# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

A BHLIADHNA UR, 1871.

## NA LINNTEAN RI TEACHD.

EPH. II. 7.



"Ma tha gràdh agaibh dhomh leigibh 'ur chudthrom orm gu tròm."—*Faic taobh duill.* 4.

"NA LINNTEAN RI TEACHD!" Ciamar a bhitheas iad leamsa? Cia fada 's a mhaireas iad?

Tha sinn 'dol a stigh air bliadhn' ùr leis na ceisdean ud againn; oir tha ar laithean a' falbh gu luath; tha ar beatha goirid; tha a' crioch a' tarruing na 's fhaisge; agus tha sealladh againn ach beag, air amaibh, de 'n chladh 's an adhlaicear sinn gu h-aithghearr, agus de 'r n-ainmibh air a' chloich leis na focail fodha: "An duine, mar fheur tha a làithean; mar bhlàth na machar-ach, mar sin fàsaidh e fo bhlàth: oir gabhaidh a' ghaoth thairis, agus cha bhi e ann; agus cha-n aithnich 'ionad féin e na 's mò."—Sal. ciii. 15, 16.

Ro dhlù thainig am bàs oirnn air a' bhliadhna a dh' fhalbh. Bu labhar a bhuillean aig an dorus. Cha d' thug a thrompaid fuaim neo-chinnteach. Tha sé ceud luchd-codail 'dol sios fo 'n tonn mar a tha a' ghaoth laidir a' deanamh greim air long-cogaidh cho comasach 's a th' againn, 'g a cur sios mar gu'm b'e gille-mirein leinibh bhige 'bhitheadh

ann. Bha cuid de 'n luchd-codail ullamh. As an t-soitheach aca 'us i 'dol fotha, thug am bàta-teàrnaidh siorruidh leis iad a dh' ionnsuidh a' chala a dh' iarr iad, agus bha an long aig an tìr a dh' ionnsuidh an deachaidh iad (Eoin vi. 21); oir an dream a choidleas ann an Iosa bheir Dia leis (1 Thess. iv. 14). Dh' fhaodadh cuid eile bhi gun ullachadh, agus cha d' fhuair iad cothrom ullachaidh; cha d' fhuair iad eadhon an uair ghoirid a gheibhear ann an long-bhriseadh gnathaichte, cha d' fhuair iad na mionaidean aithghearr a bh' aig a' ghaduiche air a' chrann-ceusaidh.

Ulluich mata, O dhuine, chum coinneachadh ri do Dhia!

O cheann ghoirid dh' iarr uachdaran Pharis air ceannard nan Gearmailteach 'fios a thoirt 'n uair a thoisicheadh iad air losgadh air a' "bhaile aoibhneach" le 'n gunnachan. Dhiùlt an Gearmailteach. Cha teid fios a thoirt. Ann an uair ris nach bi earbsa, 'n uair a 's lugha 's am bi dùil aig Paris ris, loisgidh na gunnachan tosdach, agus toisichidh fras a' bhàis. Mar sin, O dhuine, bithidh e leatsa. Is diomhan dhuit caismeachd iarraidh, fios mu'n nàmhad bhi 'tighinn. Cha toirear comharradh 's am bith, ach na comharraidhean a th' aig na h-uile; agus iad sin, theagamh gu bheil thu a' cur an suarachas. Cha bhi e ro fhadalach do neach air bith, amharc ris an nathair umha, fhad 's a urrainn an t-sùil an Lighich 'fhaicinn. Cha bhi e ro fhadalach dhuit a dhol le do pheacaidhean a dh' ionnsuidh Mhic ghràsmhoir an Ti a 's airde, fhad 's a tha thu air an taobh so de'n t-sloc. Cha-n 'eil e ro fhadalach fhad 's a tha thu an so, nigheadh anns an fhuil, an fhìreantachd chur umad, am maitheanas fhaotainn, uisge na beatha 'ol. Ach cia neo-chosmhail 's a tha e, an dream a dhi-chuimhnich iad sin ré am beatha, gu'm bi cuimhne aca orra aig a' bhàs. Cia cruaidh dhoibh, eadhon ged bhitheadh cuimhne aca, gnothuch a dheanamh ri nithibh Dhé, gràs an t-soisgeil a bhreithneachadh, sìth agus leigheas a chrann-ceusaidh a ghlacadh, am measg phian, sgìos, agus laigse a chuirp dhiblidh ri h-uchd bàis!

Cha do thog na seana chinnich altairean do 'n *bhàs* am measg na thog iad diubh do 'n cuid diathan. B' aithne dhoibh nach robh an namhad deireannach ri thionndadh o a shlighe. Cha-n eisdeadh e guidhe. Cha ghabhadh e duais. Cha chaomhnadh e. Dean greim cinnteach mata, O dhuine, air a' bheatha 'tha air taobh thall a bhàis, le bhi 'creidsinn airsan a 's e "A bheatha mhaireannach." Mar sin bithidh am bàs air a dheanamh 'n a charaid o bhi 'n a namhad. Tha e air a ràdh mu neach a chunnaic fear-deanamh dhealbh a' dealbh a' bhàis mar chraidhneach le speal mhoir iaruinn aige 'n a ghreim, gu'm d' thubhairt e, "A charaid, nach bu chòir dhuit a dhealbh mar aingeal le iuchair òir aige?" Do 'n duine do nach aithne an crann-ceusaidh, agus am maitheanas a th' ann, feumaidh am bàs bhi mar a' chraidhneach agus an speal. Do 'n duine a fhuair beatha agus sìth ann an teisteas Dhé a chreidsinn a thaobh Chriosd agus 'oibre is e am bàs an t-aingeal leis an iuchair òir. Co an aon dhiubh sin bhitheas ann *duitse*, 'anama neobhàsmhoir? "An ti a bheir buaidh, cha chiùrrar leis an dara bàs e." An e sin do dhòchas? An earrainn sin 'bu mhaith leat a chur fo do chluasaig aig do bhàs? No mur 'eil cluasag gu bhi agad ach an tonn luaisgeach, no theagamh, blàr dearg a' chatha, am bi thu comasach air socrachadh air 'leithid sud a dh' earrainn 'n uair a ghairmear á so thu, faodaidh bhi, am priobadh na sula gu do bhinn shiorruidh a chluinntinn?

Chaidh seana mhinistear as an t-saoghal leis na briathran so air a bhilibh, "Tha mi làn de shòlasaibh Chriosd." Thug Criosduidh eile suas an deò ag ràdh, "Sàbhailt fo sgàile a sgéith." Thubhairt neach eile ri h-uchd bàis, "Sìth mar amhainn." Dh' fhoighnicheadh de Mhelancthon aig àm a bhàis, an robh ionndruinn aige

air ni 's am bith. "Cha-n 'eil ach flaitheanas," ars' esa. Dh' fhoighnicheadh de Bhaxter, cia mar a bha e, "An ire mhaith slàn" ars' esan. An uair a dh' fhoighnicheadh de Ghrimshaw o Haworth an ni ceudna, "Cho sona 's is urrainn mi bhi air thalamh, agus cho cinnteach á glòir 'us ged bhithinn ann; cha-n 'eil agam ach ceum a thoirt as an leapaidh so do hlaitheanas" ars' esan. Bhàsaich Criosduidh eile leis na briathraibh so air a bilibh, "Cha d' fhuair mi mi fhéin riamh cho dlù do Chriosd 's a gheibh mi nis." Thubhairt neach eile uair 'us uair, "Cha-n 'eil gath aig a bhàs, thug Criosd leis e." Ghlaodh neach eile "Ma 's e so gleann sgàile a' bhàis, cha-n 'eil dorchadas ann—is e solus a th' ann uile."

Faigheam-sa bas an ionracain, agus bitheadh mo chrioch dheireannach cosmhuil r'a chrich-san!

Dha-san a leughas na duilleagan so faodaidh bhi nach 'eil ùine ach goirid. B' iad "Air a' bhliadhna so gheibh thu bàs," na briathrau uamhasach a thainig aon uair o bheul faidh a dh' ionnsuidh pheacaich. Agus ged nach 'eil fàidh 'tighinn thugainn leis na briathraibh ud gu fuaimneach 'n ar cluasaibh, faodaidh e bhi gur i so do bhliadhna mu dheireadh air an talamh.

Ach bitheadh sin mar a dh' fhaodas e, tha sinn a' labhairt riutsa mar neach a tha beò an so, agus a dh' ionnsuidh am bheil an soisgeul a' tighinn le 'uile shaoibhreas gràsmhor. Tha e' labhairt riut mar chreutair bàsmhor; tha e' labhairt ri d' anam neobhàsmhor. Tha briathran gràsmhor aige; gidheadh tha e ag iarraidh ort cabhag a dheanamh. Tha e a' seòladh chum geata fhosgailte a' bhaile ghlormhoir; ach tha e ag ràdh gu'm faod an geata sin bhi dùinte ann an tiota. Tha e ag innseadh dhuit mu'n bheatha mhaireannaich troimhsan a bhàsaich 's a dh' éirich rìs. Tha e a' dearbhadh dhuit an neach a chreideas gu 'n tearnar e.

An ni a tha 'deanamh an "deagh sgeil" do pheacaich, rinn Dia aithnichte gu h-iomlan. Cha-n 'eil amharus air ciod e "soisgeul gràis Dhé." Ann an gràdh thug e a Mhac chum ar peacadh a ghiùlan; mar "Uan Dé a bheir air falbh peacadh an t-saoghail." Ann an gràdh sgriobh e sios dhuinn eachraidheachd beatha agus bàis Feargiùlain a pheacaidh. "Rinneadh am Focal 'n a fheoil" aig Betlehem; an sin rinneadh Mac Dhé 'n a dhuine, cnamh de 'r cnamh, agus feòil de 'r feòil. An sin thàinig esan do nach b' aithne peacadh fo uallach ar peacaidh, oir tha am peacadh cho olc, agus tha Dia cho ceart, agus tha an lagh cho naomh, gur éigin duinn aon chuid ar peacadh féin a ghiùlan, air neo neach eile a ghiùlan air ar son; cha-n fhaod e bhi gun pheanas. Feumaidh neach seasamh 'nar n-àite ma tha slainte gu bhi ann. Fad tri bliadhna deug thar fhichead ghabh Mac an Aoin bheannaichte còmhnuidh 'n ar measg, a' labhairt briathran gràis, a' deanamh gniomharan trocair, a' foillseachadh Dhé dhuinn, a' toirt air adhart obair a' ghràidh, agus a' criochnachadh na rèite airson peacaidh. Chaidh e suas air crann-ceusaidh Fhirgiùlain a pheacaidh; chaidh e sios do 'n uaigh mar sin; dh' éirich e air an treas là mar neach a rinn an obair uile, agus ris na ghabh an t-Athair air an aobhar sin. "Thugadh seachad e airson ar n-euceartan, agus dh' éirich e airson ar fireanachaidh."

Tha uile iomlanachd pearsa agus oibre Chriosd air a leigeadh ris do 'n pheacach chum gu'n gabh e ris 'us gu'n tearnar e. Tha an soisgeul a' tighinn d' a ionnsuidh le obair chriochnaichte an Urrais, agus a' cathachadh sin air; air achd agus, ann a ghabhail mar a tha Dia 'g a thairgseadh, gu'm faod e suidheachadh nuadh fhaotainn, eadhon air bhonn iomlanachd Chriosd, an àite a chuid féin neo-iomlanachd.

Mar sin tha sinn a' cathachadh ionmhas an t-soisgeil air luchd-leughaidh nam briathran so. Tha e 'labhairt ribh mu lànachd Chriosd, agus mu'n t-slighe fhosgailte dh' ionnsuidh na lànachd ud, airson a

pheacaich. Tha e 'g ad ghairm le guth blàth a' ghràidh chum pilltinn gu Dia, agus dol a stigh gus a' bhaile-dhion. Tha e a' filleadh ann "deagh naigheachd"—an naigheachd a 's fearr do mhic dhaoine; agus is e a shuim, "Creid a mhain."

"Na linntean ri teachd." Theagamh gu'n dearc suilean fhir-tuirse air na briathraibh so. Tilg do bhròn air Iosa, neach a 's e Fear-giùlain do bhròin cho maith ri Fear-giùlain do pheacaidh; agus amhairc romhad ri baile ud an t-soluis far nach gabh dorchadas còmhnuidh, no bròn no gul; agus far an siapar gach deur o na sùilibh. Criochnaichear laithean do bhròin. Theid an oidche seachad, agus foillsichear reult na maidne. Fhirtuirse Chriosduidh, leig do chudthrom air gairdean an Tighearna, agus taom do bhròn stigh 'n a bhroilleach. Bha baintighearn, bansoisgeulaiche ann am Persia, a' teagasg buidheann fhoghlumach aon là. Sgith le obair an latha, bu ghann a b' urrainn i suidhe suas. Thubhairt neach de na foghlumaich iompaichte, 'us i 'g a cur féin air a cùlthaobh mar chluasaig, "Leigibh ar cudthrom ormsa." Rinn i e ach b' eagal leatha gu'n robh i tuilleadh 'us tròm. Thubhairt an guth caomh rithe rìs, "Ma tha gràdh agaibh dhomh, leigibh 'ur cudthrom orm gu tròm." O a Chriosduidh thuirsich, leig do chudthrom air Iosa. Tha e ag radh riut, "Ma tha gràdh agad dhomhsa leig do chudthrom orm gu tròm."

"Na linntean ri teachd." Cia luath 's a thig iad! Le 'n saoibhreas gun innseadh de dh' aoibhneas, agus ceòl, agus soillse, thig iad gu luath. Le 'n ath-choinneachadh shona, an comunn siorruidh, am fois gun chrioch, an grian nach teid fotha, thig iad gu luath! Ar saothair criochnaichte; ar buaidh againne; ar sgios seachad; ar truaidh 's ar trioblaid air dol seachad mar bhruadar na h-oidhche; ar lotan slàn; an cridhe goirt fo shòlas; an spiorad tròm 'n a thoilinntinn neamhaidh; ar n-aineolas fo dhi-chuimhne ann an solus fhlaitheanais; na lamhan a chroch sios air an togail suas, agus na gluinean laga air an deanamh làidir; na h-aghaidhean preasach air an deanamh míne leis an laimh chaoimh a shiapas na deòir air falbh. Mi-fhoirfeachd an t-saoghail air a chall ann am foirfeachd neimh!

Faodaidh na nithean sin bhi na 's fhaisge na tha sinn a' saoilsinn. Oir "An Ti a thig, thig e 'us cha dean e moille." "Ciod e an gnè dhaoine," mata, "a bhuineadh 'bhi annainne, anns gach uile choluadadar naomh agus dhiadhachd!" Cia mòran na 's naoimhe, na 's trice ag ùrnuidh, na 's neo-shaoghalta, na 's féin-aicheadhaichte, na 's gràdhaiche agus na 's spioradail a bhuineadh dhuinn a bhi a tha 'giùlan ainme Chriosd.

Ciod e a tha 'g ar deanamh naomh? Dlù-chomunn ri Iosa. Ciod e bheir fàs air a' chreidimh? A bhi' deanamh mòr ghnothuch ri Iosa. Ciod e a lionas sinn le h-aoibhneas? Amharc air gnuis Iosa. Ciod e a chumas sinn seasmhach? A bhi le 'r taic air gairdean Iosa. Ciod e 'bheir sòlas duinn am measg bhroin? A bhi a' socrachadh air uchd Iosa. Iarramaid onoir a chur air a lànachd le gabhail ris gu h-iomlan, agus a ghràdh a mhealtuinn,—"an gràdh a tha ' dol thar eolais."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1871.


## DEISCIOBUL GRADHACH:

### AN T-OLLA SEUMAS HAMILTON NACH MAIREANN, O LUNNUNN.



A LEUGHADAIR, tha an so eachdraidh beatha a bha maraon maith agus làn comais. A chionn 'us gu'n robh i maith bhuineadh dhi maith a dheanamh do'n chridhe; agus a chionn 'us gun robh comasan mòra 'n a cois, bhuineadh dhi an tuigse a shoillseachadh. Is gann iad a nochd, "cia b'e nithean a tha ion-ghràidh" 's an diadhachd, mar a nochd an t-Olla Seumas Hamilton. Bha e air an aobhar sin 'n a dhuine do'n robh mòr ghràdh. Striochd e do theagasg Dhé ar Slanuidhir, chleachd e e mar neamhnad, agus is mòr a chuir e de mhais air.

Rugadh e aig Loanend dlù do Phaislea air an 27mh là de cheud mhios a' gheamhraidh 's a bhliadhua 1814. Ach b'e a dhathigh tigh ministeir Shrathbhlathain far an robh 'athair, an t-Olla Uilleam Hamilton. Bha là a bhreith 'n a là dorchadais, imcheisd, agus trioblaid, do'n dà phàranta: bha e cosmhuil ris nach bitheadh aon chuid màthair no leanabh air an caomhnadh. Ach ghuidh an t-athair air Dia, agus

thubhairt e, "Tha mi an so 'g a toirt seachad, agus mi fhéin, agus an naoidhean dhuit. Dean leinn mar a tha iomchuidh 'n ad shealladh. A mhàin dean do chuid féin dhinn; do chuid féin an tìm, agus anns a' bhibhuantachd." Bha e cosmhuil ri Abraham a tairgseadh suas 'Isaac, agus thug Dia air ais e do laimh 'athar beò.

A rìs, mu h-ochd miosan an deigh sud, dh' iarradh an iobairt, thugadh seachad i, agus thugadh air ais i. Bha an leanabh dlù do'n bhàs, agus leig na lighichean dhiubh an dòchas. Dlù do'n leabaidh, lùb na pàrantan gu stòilde, urramach, an glùn. B'e am miann cha-n e gu'm bitheadh an ceud-bhreth air a chaomhnadh, ach gu'm bitheadh Dia air a ghlòrachadh. Rìs agus rís ghlaodh an t-athair, "Glòraich d' ainm." Ghabh Dia an iobairt a thairgeadh gu saor, agus thug e air ais i. Cha b' fhad gus an robh neul feothais air an leanabh. Agus chaomhnadh Seumas Hamilton chum gloir Dhé fhoillseachadh le solus agus mill-seachd mi-ghnathaichte.

Air a bheannachadh le parantaibh diadhaidh, dh' fhàs e suas fo dheadh àrach; ach cha b' ann chum sin 'aicheamh mar a rinn mòran mhac, ach chum a thoradh a leigeadh ris dhoibhsan o'n d' fhuair e e; 'us gu h-àraidh a mhàthair a shealbhaich fad iomadh bliadhna toradh milis, abuich, a mhinistreileachd. Cha bhitheadh na caoraich seachranach cho lìonmhor ann an teaghlaichibh nan guidheadh luchd-daimh airson a chéile mar a ghuidh a phàrantan airson Sheumais Hamilton.

An uair a bha e 'n a leanabh, nochd e a mhiann airson leabhraichean agus ionnsachaidh a fhuaireadh aige fad a làtha. Cha b' urrainn e an leabhar mòr a leughadh, ach ghabhadh e 'n a uchd e gu caoimhneil, agus bheireadh e leis d' a leabaidh e. Mu 'm b' urrainn e sgriobhadh, sgròbadh e sios searmoinean, mar theireadh e riutha, agus leughadh e do phrasgan a dh' oigridh iad. Bha mòran leabhraich-ean an tigh 'athar. Is iad na seann leabhraichean mòra, glasa, bu docha leis, agus am measg an luchd-taghail fhoghlumta an tigh 'athar, bu docha leis an fheadhain bn shine, agus fhuair e mòran eòlais uatha.

Ach am measg a thionail uile, cha do dhi-chuimhuich e "an tuigse" a tha Solamh a' moladh, mar chuspar àraidh cosnaidh an duine. Nochd e gu moch gu'm b' i an diadhachd a ghnothuch mòr. Gach feasgair Dhe-sathuirn, an tigh 'athar, bha coinneamh ùrnuidh, de dhaoinibh aig an robh a' mhòr chuid ag obair 's na h-achaidhean-todhair a bha trinchioll. B'e an crioch àraidh beannachd iarraidh air saothair na Sàbaid; agus am measg nan daoine diadhaidh ud ghabh mac a' mhinisteir 'àite gu riaghailteach, agus bha a chòir féin aige de'n dleasdanas. Bu chomh-arradh e gu'n d' fhoghluim e rnd eigin, air dhòigh no dòigh, o'n leabhar a 's sine agus a 's fearr uile.

Air an 3[mh] la de cheud mhios a' gheamhraidh 's a bhliadhua 1828 'us gun e fhathasd ceithir bliadhna deug a dh' aois, chaidh e do oil-thigh Glascho. Bha e 'na fhoghlumaiche dileas, diadh-aidh, a' toirt a chomasan uile seachad do sheirbhis Chriosd, agus cho toileach air bhi 'n a fhear-teagaisg soisgeulach 's a bha isean riamh air bhi 'dol air iteig.

Mu thri seachduinean an déigh sud dh' fhairich e dùsgadh mòr 'n a anam. Bha e air 'iompachadh o laithibh 'òige, mar a bheir an t-earrach atharrachadh air aghaidh na talmhainn. Agus cha bu neo-chinntiche e airson gu'n do thòisich e moch, agus gu'n d' fhàs e le 'fhàs. Ach aig an àm so, bha tinneas air, agus shaoil leis gu'n robh am bàs dlù, agus chuir sin gu cabhaig e chum a ghairm 's a thaghadh a dheanamh cinnteach. Ghlaodh e, "Oh, airson còir ann am fìreantachd Chriosd! Na'm bithinn cinnteach á sin bhitheadh dì a bheatha aig a' bhàs. Cha tearuinn mo shaothair féin mi o'm pheacadh, oir mar a 's fhaide tha mi beò is ann a 's

doimhne tha mi 'dol 's an làthaich. Mur tig gairdean na 's treise gu mo shaoradh is éigin gu'm faigh mi bàs; ach tha saorsainn ann an Iosa Criosd." Bha làn dhearbhachd aige air sud an ùine aithghearr, agus o sin a mach, le slàinte air a h-aisig dha, chaith e a là mar Chriosduidh gu h-earbsach, macanta, iriosal, le iomadh gniomh cleachdaidh a bha feumail 'n a là.

A leughadair, an cuala tu buille bàis riamh aig dorus do chridhe? "Is mise a th' ann, na bitheadh eagal ort," arsa Criosd. Fosgail agus leig stigh e agus cuiridh a rian air do thigh. Ach mur d' thug thu an aire riamh do'n bhuille, dean nis e, oir faodaidh bhi nach bi cothrom eile agad gu bràth.

Mar fhoghlumaiche bha soirbheachadh air Seumas Hamilton, agus choisinn e mòr chliù. Bha comasan mòra aige agus le sin bha e mìn, caomh, mar uan, air achd agus an uair a choisinn a chomasan dha cliù 'us meas nan uile, gu'n do choisinn e an gràdh le "neo-thruaillidheachd spioraid mhacanta." Dh' fhairich e gur e an onoir a 's mò 'bhi aig Criosd mar a chuid. Tha e ag ràdh, "Bhuineadh dha 'bhi mar m' ùrnuidh ri Dia, 'Thighearna, dean dhiom duine foghluimte, *diadhaidh*, no gun fhoghlum idir. Cum uam foghlum an t-saoghail mu 's éigin domh air a sgàth mo chòir an Criosd a chall."

A leughadair, mur e foghlum, tha ni eile ann, theagamh, o'm bheil feum agadsa iarraidh bhi air do choimhead mu'n caill thu Criosd leis. An e gràdh an airgid, no biadh 'us deoch, no moladh dhaoine, no eadhon gràdh cairdean?

"Is docha leam na tha a dh' ùine agam a chaitheamh ann an leabhraichean a leughadh a dh' ulluicheas mi airson dol thar na h-uisgeachan dorcha." Lean e ri sud; agus ann an eachdraidh beatha agus sgriobhaidhean leithid Bhoston, agus Bhaxter, agus Rutherford, fhuair e miann 'anama. Cha-n e mhàin gu'n do leugh e eachdraidh am beatha, ach chuir e sios iad anns na sgriobh e fhéin. Nochd e comas sgriobhaidh leabhraichean bhi aige luath. Thug e sud maille ris a chuid eile do sheirbhis Chriosd.

Thòisich e 'obair mar shearmonaiche ann an Sràid nan ròs 'an Duineidin fo chùram coithionail St George's. An sud am measg theaghlaichean phortairean agns ghillean-stàbuill, shaothraich e ré thri miosan, 'n uair a fhuair e bhi 'n a fhear-cabhair do Mhinistear Abernyte. A sud, an ceann dà bhliadhna de chur tharbhach, thugadh e gu Eaglais Roxburgh 'an Duineidin, agus an ceann chuig miosan eile gu eaglais Regent Square an Lunnun, far an d' rinn e a mhòr chuid a dh 'obair a bheatha. Cha b' fhad a bha e am Priomh-bhaile an t-saoghail gus an d' fhuaireadh e air fear de na ceud solusan "lasarach agus dealrach." Is gann cridhe bha cho làn gràidh r'a chridhe-sa, agus is gann iadsan air am bheil buaidhean eile cho freagarrach chum a nochdadh, agus a bheothachadh ann an càch.

Bha ainm Sheumais Hamilton ann an Lunnnn cliùiteach feadh theaghlaichean na tìre, agus le a leabhraichean taitneach bha e ionmhuinn ann an America agus ann an cearnaidhean eile. Thainig mòran dhaoine foghluimte, ealanta, 'g a éisdeachd; oir annsan fhuair iad foghlum maille ri diadhachd, agus oilean comharraichte air a dheanamh taitneach le simplidheachd agus macantas Iosa. Mòr mar shearmonaiche, bha e na 's mò mar ùghdair; agus o raon na h-uile fhoghluim thug e leis na chuir solus agus maise air a shaothair.

Comharraichte mar fhear-sgriobhaidh leabhraichean, is ann mar Chriosduidh bu mhò uile e. Is ann an so a dh' fhaodas tusa seasamh, a leughadair, air an aon airde ris, cia b'e cho beag 's a dh' fhaodas do chomasan 'us d' fhoghlum a bhi. Dh' ioraslaich esan e fhéin mar leanabh beag. Nach fhaodadh tusa sin a dheanamh? Bha sùil aige ri glòir Chriosd ann a uile dheanadas. Nach fhaodadh tusa 'bhi mar sin? Trid gràis Dhé, ghràdhaich

e Criosd os cionn nan uile, agus rinn e seirbhis da gun sgìos—trid gràis bha a làthaireachd 'n a theachdaireachd-sìthe, agus bha searmoin 'n a ghnùis, cia b'e àite 's an robh e—thug gràs dha gu saoibhir macantas, stuaim, caoimhneas, foighidin, fad-fhulangas, cosmhuil ri Criosd. Agus tha Dia ag ràdh riutsa, a leughadair, "Tha mo ghràs foghainteach *air do shon*. A Chriosduidh! seallamh agad aon ni anns a mhorachd a thug gràs do'n duine: "An uair a shuidh mi aig a bhord bha mo chridhe air a tharruing a mach an deigh Iosa, agus leagh e fa chomhair 'fhulangais. Dh' fhairich mi aoibhneas nach gabh innseadh ann mi fhéin a thoirt seachad da, agus d' a sheirbhis, agus bha mi toileach air a bhi, no a dheanamh, mar a b'aill leis, air a sgàth."

B' iongantach a shaothair airson na crannaig, agus a sgriobhaidhean le chéile. Bha e a ghnàth ri saothair. Air sgáth Chriosd cha chailleadh e mionaid. Bha e aon chuid ag ullachadh leabhar airson a' chlòbhualaidh, airneo a' dealbh leabhar ùr 'n a inntinn. Choisich a' pheann miltean thar a phaipeir eadar do cheann na bliadhna. Gidheadh cha do ghabh e sgìos, agus lean e air taitneas mòr a thoirt d' a luchd-leaghaidh. An uair nach fhaca meadhon-oidhche crioch air 'obair, dh' eireadh e moch chum a criochnachadh. Air aon mhaduinn mhoich geamhraidh, tha e air innseadh dhuinn, an uair nach b' urrainn a bhean òg toirt air fois a ghabhail, agus a chunnaic i an obair aige a' claoidh slainte a chuirp dhi-blidh, gu'n do luidh i sios aig a chos-aibh, agus gu'n do ghuil i. Cha bu lugha a gràdh do sheirbhis Chriosd ged nach b' urrainn i a fear ionmhuinn fhaicinn air a chaithcamh ann cho luath, gun deòir a shileadh.

Mu mheadhon an t-samhraidh 1867, dh' fhuiling an t-eanchainn fo'n obair throm a bh' aige. Lean e air adhart air uairibh na 's fhearr 'us air uairibh na 's miosa gus a' cheathramh là thar fhichead de cheud mhios a gheamhraidh, an uair le a lamhan a' glacadh a chéile air 'uchd, 'us e ag ràdh, "Thig a Thighearna Iosa, thig gu grad" dh' fhalbh e, mar bhruadar milis, o sheall-adh a chairdean air an talamh.

A leughadair, ma 's maith leat bàs an fhirein bhi agad, agus do chrioch dheireannach bhi mar a chrioch-sa, is éigin duit do bheatha a chaitheamh mar a chaith esan i. Chaith e a bheatha a' deanamh greim air a' chrann-ceusaidh, agus a' strì ri Uan Dé, a bhàsaich an sin 'ardachadh, agus 'eisempleir a leantuinn. Dh' iarr e faireachadh na 's doimhne a ghnàth air 'fheum air Criosd, agus còir na 's soilleire ann a rèite air thalamh, agus 'n a eadarghuidhe air neamh. Mar sin bha Seumas Hamilton 'n a pheacach brònach, iorasail. Bu chreid-mheach mòr e. Bu Chriosduidh suil-bhir e. B' fhear-oibre e nach ruigeadh a leas nàire a ghabhail. Bu sheirbhis-each maith, dìleas, e. A leughadair, ma 's maith leat a ghabhail, "Leas-aichidh mo Dhia-sa 'ur n-uireasbhuidh uile, a réir a shaoibhreis ann an glòir, tre Iosa Criosd," a chionn agus gu'm faod sibhse "Is maith a fhuaireadh tu" a chluinntinn mar dhibeatha dhuibh aig a bhàs, agus gu'm fàg sibh ainm cùbhraidh as 'ur deigh, mar a rinn an "deisciobul gràdhach" so.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN EARRAICH, 1871.

## AM BHEIL THU AG AIDEACHADH ?

" Ma dh' aidicheas sinn ar peacaidhean, tha esan fìrinneach agus ceart chum ar peacaidhean a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd."—(1 Eoin i. 9).



*" Tha ionad-aideachaidh ann a bhuineadh bhi air a dhìteadh, air a sheachnadh, agus air 'fhuathachadh."*

A LEUGHADAIR,—Am measg chlachan-bhunait na fìor dhiadhachd is gann iad a 's airidh a tha air amharc orra le cùram na " aideachadh peacaidh."

Tha aideachadh ann a tha feumail chum slàinte, agus tha aideachadh ann nach 'eil feumail idir. Tha ionad-aideachaidh ann do'm buineadh do na h-uile neach dol, ach tha ionad-aideachaidh ann a bhuineadh bhi air a dhìteadh, air a sheachnadh, agus air 'fhuathachadh. Thugamaid oidhirp air a mholl a sgaradh o'n chruithneachd, agus an luachmhor o'n truaillidh. Ni sinn gu maith ma dh' fhoghlumas sinn freagradh ceart a thoirt do'n cheist, Am bheil thu ag aideachadh ?

I. Co iad do'm bu chòir peacadh 'aideachadh ?

II. Co e do'm bu chòir aideachadh-peacaidh bhi air a dheanamh ?

Bitheadh beachdan soilleir aon uair aig duine air an da phuinc sin, agus cha teid e fad am mearachd a thaobh aideachaidh.

1. *Co iad do'm bu chòir peacadh 'aideachadh?*

Tha mi a' freagradh na ceist so le aon fhocal. *Na h-uile duine 'us bean 'tha 's an t-saoghal.* Rugadh iad uile 's a pheacadh, agus is clann feirge iad. Pheacaich iad uile 'us thainig iad goirid air glòir Dhé. Am fianuis Dhé tha iad uile ciontach. Cha-n 'eil duine ceart air an talamh, a ni maith agus nach peacaich. Cha-n 'eil leanabh Adhaimh ann do nach bu chòir peacadh aideachadh (Eph. ii. 3; Rom. iii 13, 19; Eccl. vii. 20).

Tha sud fior mu na h-uile neach. Cha-n ann a mhàin mu luchd-morta 'us eucoir eile, 'us luchd-àiteachaidh phriosan. Tha e fior mu na h-uile seòrsa dhaoine, ard 'us iosal. Cha-n 'eil na daoine a 's àirde gun fheum air aideachadh agus tha feum aig na daoine a 's isle air òrdugh Dhé mar an ceudna. Cha-n 'eil neach air bith cho modhail 'us cho eireachdail 'us nach 'eil feum aig air aideachadh.

Gun aideachadh cha-n 'eil *teàrnadh* ann. Tha gràdh Dhé do pheacaich neo-chriochnach. Tha toil Chriosd air gabhail ri peacaich gun tomhas. Is urrainn fuil Chriosd na h-uile peacadh a ghlanadh as. Ach is éigin gu'n aidich sinn an làthair Dhé gu bheil sinn "ciontach" mu'm faigh sinn 'bhi air ar saoradh. Is éigin gu'n cròm sinn dha mar pheacaich mu'n ruig sinn air maitheanas agus saorsainn uaithe. Peacaidhean a's aithne dhuinn agus nach d' aidich sinn, is peacaidhean iad nach d' fhuair maitheanas. Tha iad fhathasd againn 'g ar cur sios a dh' ifrinn gach là.

Gun aideachadh cha-n 'eil *sìth inntinn* ann. Cha-n 'eil cridhe an leinibh toilichte 'n uair a sheasas e an làthair a phàrantan, le làn fhios aige gu'n d' rinn e an ni 'bha olc. Cha-n fhaigh e fois gus an aidich e. Cha-n 'eil cridhe an duine a chaoidh toilichte gus an saor e 'inntinn an làthair Dhé, agus am faigh e maitheanas agus saoradh uaithe. "An uair a bha mi 'n am thosd." ars' Daibhidh, "luidh aois air mo chnàmhan, le'm bhùireadh fad an là. Oir a là 's a dh' oidhche bha do làmh tròm orm; tha mo bhrìgh air a tionndadh gu tiormachd an t-samhraidh. Dh' aidich mi mo pheacadh dhuit agus cha do cheil mi m' euceart: thubhairt mi, aidichidh mi m' eusaontais do'n Tighearn; agus mhaith thusa cionta mo pheacaidh." (Salm xxxii 3–5).

Tha cuid ann 'us cha-n 'eil *smuain* no faireachadh aca air am peacaidhean. Is ainmig a thig an ni stigh do'n inntinn ac' idir. Eiridh iad 's a mhaduinn, 'us theid iad a luidh m' oidhche; ithidh iad, òlaidh iad, coidlidh iad, agus ni iad obair, 'us coisnidh iad 'us caithidh iad airgiod, mar nach robh anaman idir aca. Is cinnteach nach aidich iad uair 's am bith.

Tha cuid ann a tha *ro uaibhreach* chum aideachadh gur peacaich iad. Mar am Phairiseach o shean tha iad ag ràdh riu fhéin le miodal nach 'eil iad "mar dhaoine eile." Cha ghabh iad a mhisge, cha dean iad mionnan, cha-n eil iad mi-mhodhail 'n an caitheamh-beatha mar chàch. Tha iad modhail, eireachdail! Tha iad dleasdanach 'n an àite! Tha iad gu riaghailteach 's an eaglais! Tha iad gu maith do na bochdaibh! Ciod e tuilleadh bhitheadh uait? Gun teagamh, far nach bi peacadh air 'fhaireachadh, cha bhi e air 'aideachadh.

Tha cuid ann 'us tha iad *ro leisg* chum peacadh 'aideachadh. Tha an cuid diadhachd uile gu léir 'n a rùintean, 'us 'n a dhòchasan, 'us 'n a chur romha ni a dheanamh. Cuiridh iad aonta ris an t-Soisgeul. Is dòchas leo gu'n gabh iad aithreachas la-eigin, 'us gu'n creid iad, gu'n iompaichear iad, gu'm bi iad 'n an Criosduidhean, 'us gu'n teid iad a fhlaitheanas. Ach cha teid iad na 's fhaide na 'n "dòchas." Cha tig iad gu gnothuch áraidh a dheanamh de 'n diadhachd. Is cinnteach nach aidich iad peacadh.

Air dhòigh no dòigh dhiubh sud tha miltean air gach làimh a' sgrios an anaman. Tha iad a' còrdadh mu aon ni. Faodaidh iad "peacaich" a ràdh riu fhéin air uairibh air dhòigh fhaoin,

choitchinn, ach cha-n 'eil faireachadh, no mothachadh, no tuigse aca do'n pheacadh. Agus is e a 's toradh anns gach cùis, Cha-n aithne dhoibh aon ni ann am fìrinn mu aideachadh peacaidh.

A leughadair, ma dh' fhoghluim thusa peacadh 'fhaireachadh 'us 'aideachadh, faodaidh tu buidheachas a thoirt do Dhia, agus misneach a ghlacadh. Co a dh' innis dhuit gu'm bu pheacach ciontach thu? Ciod e thug ort tòiseachadh air peacadh 'aideachadh? Cha tig na nithean ud o chridhe nadurra an duine. Cha teagaisg an diabhul na nithean ud. A leughadair, is ann o shuas a thig na faireachaidhean ud.

2. *Co e do'm buineadh aideachadh bhi air a dheanamh?*

Bhuineadh, 's a choitchinn, do pheacadh bhi air 'aideachadh do Dhia. Is esan an neach àraidh a fhuair oilbheum. Is e an lagh aigese a chaidh a bhriseadh. Is ann dasan a dh' fheumas mar aon daoine 'us mnathan cunntas a thabhairt. Is e so a dh' fhairich Daibhidh: "A 'd aghaidh, a 'd aghaidh pheacaich mi, agus rinn mi an t-olc so a' d shealladh."

Ach an éigin a chùis fhàgail an so? Am faod peacaich neoghlan, mar a tha sinne, ar peacaidhean 'aideachadh do Dhia naomh? Nach cuir cuimhne air a' naomhachd eagal oirnn? Nach 'eil e sgriobhta le Dia gu bheil e "de shùilibh na 's gloine na gu'n seall e air olc; agus cha-n fhaod e amharc air aingidheachd."

Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia, is ceisdean iad sin do'm bheil an Soisgeul a' toirt làn fhreagraidh. Tha an Soisgeul 'leigeadh neach ris a tha freagarrach mu choinnimh feum na muinntir a tha ag iarraidh am peacaidhean 'aideachadh.

Tha mi ag ràdh uime sin gu'm bu chòir do pheacadh bhi air aideachadh do Dhia ann an Criosd. Tha mi ag ràdh gu'm buineadh do pheacadh bhi air aideachadh air dhòigh àraidh do Dhia air fhoillseachadh anns an fheòil —do Iosa Criosd an Tighearn—do'n Iosa sin a thainig chum an t-saoghail a theàrnadh pheacach—do'n Iosa sin a bhàsaich airson ar peacaidhean, agus a dh' eirich airson ar fìreanachaidh, agus a tha nis beò aig deas-laimh Dhé chum eadar-ghuidhe a dheanamh air an son uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san.

Is Ardshagart mòr Criosd. Is i a dhreuchd àraidh peacaich a ghabhail thuige, 'eisdeachd, a mhaitheadh, agus a shaoradh. Cha-n 'eil peacadh ann nach fhaod e a mhaitheadh, no peacach nach fhaod e a shaoradh, oir is Ardshagart e aig am bheil *cumhachd neo-chriochnach*. Is Ardshagart e mar an ceudna aig am bheil *toil neo-chriochnach* chum aideachadh-peacaidh a ghabhail. "Thigibh do'm ionnsuidhse," tha e ag ràdh, "sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm eallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Is Ardshagart Criosd aig am bheil *eòlas iomlan*. Is aithne dha gu maith mu'n dream ud uile a dh' aidicheas dha. Faodaidh daoine ministearan a mhealladh, "le briathraibh millse agus le miodal," ach cha mheall iad Criosd. Is Ardshagart Criosd aig am bheil *anmhuinneachd gun choimeas.* "Cha bhris e a' chuilc bhruite agus an deatach de'm bheil caol-smuid cha mhùch e." Is Ardshagart Criosd aig am bheil *cofhulangas* leosan a dh' aidicheas dha. Is aithne dha cridhe duine le 'fhaireachadh, oir bha corp aige cosmhuil ruinne, agus rinneadh e ann an coslas dhaoine.

A leughadair, is e an t-Ardshagart mòr so an neach a bhuineadh dhuinne a chleachdadh air dhòigh àraidh ann an aideachadh ar peacaidh. Is ann a mhàin troimhe-sa agus leis-sa a bhuineadh dhuinne tarruing dlù do Dhia. Annsan faodaidh sinne tarruing dlù do Dhia le dànachd, agus fagusgachd 'fhaotainn da le earbsa. (Eph. iii. 12.)

Am bheil *feum* air aideachadh do mhinistearaibh no do shagartaibh? Cha-n eil. Ni Criosd gach ni airson a pheacaich mile uair na 's fhearr.

Am bheil *ughdarras Sgriobtuireil* againn airson aideachadh do shagartaibh

agus do mhinistearaibh ? Cha-n 'eil. Cha-n 'eil aon earrainn 's an Tiomnadh Nuadh 'g a aithneadh. Tha an t-Abstol Seumas ag àithneadh dhuinn "ar n-euceartan aideachadh d'a chéile," ach cha-n 'eil focal ann mu aideachadh do mhinistearaibh.

Fadheoidh, *An tig maith 's am bith* o aideachadh do shagartaibh no do mhinistearaibh ? Their mi le dànachd, cha tig. Cha-n 'eil fhios aig ministearaibh an i an fhìrinn a th' aig luchd-aideachaidh peacaidh. An dream a dh' aidicheas dhoibhsan, cha-n fhairich iad gu bràth an coguis riaraichte, 'us cha bhi iad cinnteach nach deanar droch fheum de'n aideachadh. Thar na h-uile ni tha a thoradh follaiseach a' nochdadh gur minig a threòraich cleachdadh an aideachaidh do mhinistearaibh gus a' pheacadh a 's gràineile. Thubhairt duine a tha fhathasd beò, "Cha-n 'eil 's an t-saoghal sgoil-uilc a 's fearr na faosaid do'n t-sagart."

Agus a nis, a leughadair, bithidh trì focail agam chum an teagasg a chàramh.

1. Is e mo cheud fhocal *ceist*. Is e so i mar tha i air cheann na duilleig-se, AM BHEIL THU AG AIDEACHADH ?

Cha-n 'eil mi a' foighneachd, ciod i do bharail mu cheistibh an latha. Is e ceisd shimplidh a tha mi 'cur ort,—Am bheil thu ag aideachadh do pheacaidh do Dhia gach là ?

A leughadair, mur aithne dhuit cleachdadh an aideachaidh, cha-n 'eil agam ach aon ni r'a ràdh,—THA D'ANAM AN CUNNART MOR ! Cha-n 'eil ach ceum eadar thu 'us ifrionn.

2. Is e mo dhara focal *cuireadh*. Tha mi 'g a thoirt do gach neach a dhearmaid aideachadh peacaidh agus air am bheil nàire as. An ainm mo mhaighistir tha mi a' guidheadh dhibh CLEACHDADH AN AIDEACHAIDH A THOISEACHADH GUN DAIL.

Rachaibh an diugh gu caithir gràis, agus labhairibh ris an Ardshagart mhòr, Iosa Criosd, mu'r n-anamaibh. Na ceilibh aon ni air. Eighibh ris, "Dhia, dean trocair ormsa tha 'n am pheacach." (Luc xviii. 13.)

Cha-n 'eil earrainnean de'n fhìrinn ann a's misneachail na iad sin a tha 'labhairt mu aideachadh. "Athair," ars' am mac stròigheil, "pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais agus 'n ad shealladh;" ach is e thubhairt 'athair, "Thugaibh a mach a' chulaidh a's fearr agus cuiribh uime i," agus mar sin sios. (Luc xv. 21–23.) Eirich, agus gairm air do Dhia, a leughadair. Mur robh Criosd air bàs fhaotainn bhitheadh leisgeul agad. Ach a nis cha-n 'eil leisgeul agad airson do dhiùltaidh. Aidich do pheacadh, iarr tròcair troimh Criosd, 'us gheibh thu beatha. (Isa. 1. 18.) Tòisich an diugh AIR PEACADH AIDEACHADH.

3. *Earail*. Tha mi 'labhairt riusan a dh' fhoghluim troimh 'n Spiorad peacadh 'aideachadh.

Mo bhraithrean creidmheach, cha sguir sinn de bhi 'n ar peacaich fhad 's a tha sinn 's a choluinn. Gheibh sinn gach là ni eigin ri 'chaoidh ann ar smuaintibh, ar briathraibh, no 'r gniomharaibh. Gheibh sinn gach là gu bheil feum againn air fuil a' chrathaidh agus eadarghuidhe Chriosd. Tilgeamaid sinn féin a ghnàth fo sgàile a sgéithe, agus glaodhamaid, "Gu cinnteach annamsa cha-n 'eil maith 's am bith a' gabhail còmhnuidh : is tu m' ionad-folaich, O Uain Dhé !"

*Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1871.

## SOISGEULAICHE CHILLMHENIDH.




Is ann 's an earrach air a' bhliadhna 1812 a bha mar stéidh-teagaisg aig an teachdaire Eoin iii. 16. "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gu'n d' thug e 'aon-ghin Mhic féin, chum 'us cia b'e neach a chreideas ann, nach sgriosair e, ach gu'm bi a' bheatha mhaireannach aige." Dh'éisd dithis dhaoine òg an t-searmoin ud, fear dhiubh 'n a mhac tuathanaich 's an sgìre, am fear eile 'na mhac do fhear de dhaoinibh a' bhaile. Thachair iad an uair a sgaoil an coimhthional. 'An d' fhairich thu ni àraidh 's am bith an diugh 's an eaglais?' ars' Alasdair Paterson ri a chompanach Rob Edie 'n uair a bha iad cuideachd leo fhéin air an rathad. 'Cha d'fhairich mise mi féin riamh 'n am pheacach caillte gus an diugh, ag éisdeachd ris an t-searmoin ud.' 'Is iongantach sin' ars' a chompanach, 'is ann mar sin a thachair dhomhsa.' Bha iad fagus do choille bhig, far an deachaidh iad stigh mar a labhair iad. Air dhoibh bhi nis folaichte o shùilibh dhaoine, thogair iad ùrnuidh

a dheanamh. Bha iad le chéile a' meas gur ann air an là ud a fhuair iad Criosd.

B'e an searmonaiche Tomas Chalmers. B'e an dithis a dh 'iompaicheadh ceud thoradh a mhinistreileachd. "O 'n uair sin" ars' Dr Chalmers fad an déigh sud, "faodar a ràdh m' a thimchioll gu'n d'rinn e na dh' fhaodadh e ; bha beannachd air a shaothair nach fhaca mi riamh aig duine eile."

Rugadh Alasdair Paterson aig Cill-mhenidh an Siorramachd Fiu 's a bhliadhna 1790. Cha d' fhuair e ach beagan foghluim, fad da na trì mhiosan de 'n gheamhradh ann am bliadhnachan 'fhior òige. Mar a dh' fhàs e suas 'n a ghiullan, ghabhadh e mar bhuachaill aig Mr Edie, athair Roib, a bha gu bhi 'n a dhlù-charaid aige. Caoimhneil, blàth thaobh nàduir, bha an nadur caomh ud gu iomadh dorus 'fhosgladh dha an déigh sud am measg nan daoine truagh, uireasbhuidheach.

Bha Dr Chalmers nis 'n a dhuine nuadh. Agus bha an duine 'n a shear-monaiche nuadh. "Gu'm b'ann a bheirinn" ars' esan ann an sgriobhadh a rinn e mu cheithir là deug an déigh sud," m' uile neart chum daoine ulla-chadh airson na siorruidheachd."

Bha dithis de luchd-iarraidh dùrach-dach gu tric an tigh a mhinisteir air a' gheamhradh ud. An dearbh fhìrinn a bhuin ri cridhe Alastair Paterson, bhuin i ri cridhe Roib Edie. Is minig, leis cho taitneach 's a bha an còmhradh, nach d'fhàg iad tigh a' mhinisteir gus an robh e dà uair 's a' mhaduinn.

Mar a thachair do'm fear-teagaisg, bliadhna roimhe sud, fhuair an dithis luchd-iarraidh sìth ann an creidsinn. Tha sgrìobhadh ann an leabhair-làtha Dhr Chalmers a' nochdadh briseàdh na fàire,—"*An t-Sabaid, I Mairt*. Ghairm Alastair Paterson, a bha an so an dé an nochd cuideachd orm. Tha e ag ràdh gu'n d' fhuair e sìth."

Air do 'n dithis iompachain ud bhi aig bord an Tighearna, tha Alastair a' sgrìobhadh, "Is e mo dhòchas, a Roib ionmhuinn, gu'n do bhlais thu air an Tighearn a bhi gràsmhor. Ghabh sinne mar shàighdearan dìleas aige, chum cogadh 'n a armailte ; agus bithidh e 'n a cheannard fìrinneach. Gu 'm b' ann a gheibhteadh sinne beò cha-n ann duinn féin, ach dhàsan a bhàsaich airson ar peacaidhean agus a dh' éirich a rìs. Oir is éigin duinn a bhi 'n ar Criosduidhean cha-n ann am focal a mhàin, ach ann an gniomh mar an ceudna."

"An uair a bha e an Crubhaidh 's a bhothan," ars' neach a bha mion-eòlach air mu'n àm so, "thòisich e air a cheud ionnsuidh a thoirt air rioghachd Shàtain. Bha toil mhòr aig fear de na daoinibh do dh' òranaibh faoine, agus dh' ionnsaich e iad air a mheadhair, chum an seinn aig a' chrann. Air aon mhaduinn, dhuisg fear nan òran, dh' fhoighnich e dheth carson nach do thog e esan, ciod e ris an robh e, nach leughadh e mach. Le mòr bhlàthas leugh e earrainn as an fhocal. Chaidh an t-saighead stigh air 'altaibh na luirich.' Lotadh an duine. O sin a mach chunnacas atharrachadh air. Loisg e leabhraichean nan òran, agus 'n an àite thoisich e air na Sailm a ghleidheadh, agus an seinn. Bha fear-nan-òran 's a 'bhothan' air a thoirt fo bhuaidh an aon ghràis, agus labhair an cridhe nuadh a mholadh ann am briathraibh naomha."

'S a' bhliadhna 1827 ghabh Alastair Paterson obair ùr air. Thug Dr Chalmers cliù mòr air, agus troimh chaoimhneis baintighearna diadhaidh, dh' fhàg e Fiu, agus thòisich e air a bhi 'na shoisgeulaiche ann an Canon-gate Dhuineidin am measg shluaigh bhochd, aindiadhaidh. "Is iongantach an t-aite so" ars' esa 's a bhliadhna 1828, "'s na thilg an Tighearn mo chrannchur, am measg sholuis a tha nis a'dealradh, tha miltean a'gluasad 'an dorchadas, agus a' bàsachadh mar a tha iad beò."

Bha e soilleir gu'n d' thug an Tighearn a nis e a dh' ionnsuidh na h-oibre airson an d' ullaich e e, agus anns an robh e, fad na ceithir bliadhnachan fichead d' a bheatha a bha roimh, gu 'leithid a dh' onoir 'fhaotainn ann an anaman a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd.

Bha 'obair lathail aig an àm so a leithid 'us gur gann is urrainn sinn

a chreidsinn. Thòisich e aig deich uairean 's a' mhaduinn, agus is minig a lean e, gun fhois air bith, gu ochd uairibh m' oidhche, a' tilleadh dhathigh gu tric ro sgìth.

A' saoithreachadh an creidimh 's an gràdh, bha slighe an t-soisgeulaiche mar an t-solus dealrach a' dealradh na 's mo agus na 's mo dh' ionnsuidh an latha iomlain. Dh' fhaodadh sinn iomadh "Fear-tathaich Miosail" a lìonadh le cunntas a thoirt mu pheacaich a thugadh le a theagasg caomh, urramach, o dhorchadas chum soluis.

"Chaidh mi dhathigh o'n choinnimh an oidhche sin" ars' duine ris aon là," "ach cha d' fhuair mi codal; Oh, b' iongantach an oidhche dhomh-sa i." Is e misgear bochd a bh' ann, a b' àbhaisd bhi 'n a chulaidh-fanoid aig gillibh na stràide. O'n oidhche sin 's e duine nuadh 'bh 'ann. Bha an t-atharrachadh cho mòr 's gu'm faca a' choimhearsnachd uile e. "Rinneadh na h-uile ni nuadh."

"Fhuair e bás le aoibhneas do-labhairt. Is tric, air leabaidh a bhàis, a chluinneadh iad e ag ràdh,—Oh! na 's urrainn gràs a dheanamh. Tha mise an so, 'n am aithinne air mo spionadh as an losgadh. Tha mise an so, ceann-feadhna pheacach, air mo naomhachadh troimh Chriosd; agus gidheadh 'n am neach a 's lugha de na naoimh —trid gràis Dhé tha mi an ni a tha mi. Bha sibhse," ars' esa ri Mr Paterson, "'n 'ur meadhon ann an laimh an Tighearna, air mise a theàrnadh. Oh cia mòr an Slanuidhear a fhuair mi! Oh cia mòr am peacach a theàruinn e!"

An deigh dha bhi euslan 's a bhliadhna 1830 dh' eirich e o a leabaidh le eud nuadh aige. Gun sgìos ann am maith a dheanamh chaidh e air adhart le creidimh agus ùrnuidh. Bheir sinn aire do dhithis eile a chaidh iompachadh, a h-aon duibh 's a bhliadhna 1835.

Thainig bean agus an duine aice aon oidhche cuideachd d'a choinnimh. B'e stéidh a theagaisg, "Thigibh a nis agus reusonaicheamaid ri chéile; ged bhitheadh 'ur peacaidhean mar sgarlaid bithidh iad geal mar shneachd, ged bhitheadh iad dearg mar chorcuir, bithidh iad mar oluinn." Thainig cùram mòr air a' mhnaoi. "Dh' fhairich mi mi fhéin," is e thubhairt i ris, "'n am pheacach caillte, millte; agus shaoil leam nach robh cabhar ann domh." Dh' fhalbh an duine le corruich mhòir, agus cha do thill e fhad 's a bha ise beò. Cha robh a' bhean uair air bith as. Air aon oidhche, labhair an soisgeulaiche air na briathraibh,—"Thigibh a 'm ionnsuidh sibhse uile a tha ri saothair agus fo thròm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Thainig solus chum a h-anama. Chunnaic i gu'n glan fuil Chriosd o na h-uile peacadh. Chreid i; agus fhuair i sìth. Fad chuig bliadhna a bha i beò an déigh sud bha i 'n a comharradh air cumhachd saor ghráis. Bha buaidh chiùin aice 'n a bàs. A' glacadh làimh an t-soisgeulaiche thubhairt i, "Oh, deanaibh ùrnuidh airson an duine ionmhuinn agam; an deigh dhomhsa bhi air falbh, thigibh g' a choimhead; faodaidh bhi gu 'm pill an Tighearn a chridhe fhathasd."

Cha do dhi-chuimhnicheadh a h-iarrtus. Aon uair 's gach seachduin, chaidh Mr Paterson g 'a choimhead; ach ré uine fhad gun toradh 's am bith. Mu dheireadh 'n uair chaidh e stigh aon là, fhuair e e le Biobull roimhe, a' sileadh nan deur. "Eoin, ciod e tha 'tighinn riut?" ars' esan. "Oh," 's e fhreagair e, "B'i an oidhche an raoire an oidhche bu ghoirt leam a bh' agam riamh." "Ciamar?" "Am bheil cuimhne agaibh mise a thighinn aon fheasgair leis a mhnaoi agam gus a' choinnimh agaibh ann am Bull's Close?" "Tha, ach cha d' thainig thu rìs ann." "Cha d' thainig, agus air an oidhche ud nan robh sibhse agam aig an dorus, leagainn sibh air an làr, oir rinn sibh mi cho peacach 'us gu'n robh corruich orm ribh. Am bheil cuimhne agaibh air na briathraibh a bh' agaibh an oidhche sin?—Thainig stéidh 'ur teagaisg," ars' esan, gun fuireach ri freagradh, agus mar gu 'n robh àmhghar mòr aige, "gu m' inntinn an raoire 'n am chodal, agus shaoil leam gu'n robh sibh a' bruidheann rium. Chunnaic mi gu'n robh mi 'n am pheacach air an dath air an robh sibhse ag ràdh, sgarlaid agus corcuir, agus shaoil leam gu'n robh 'ur meur agaibh rium. Oh! tha mo chridhe briste. Oh! ciod a dh' eireas rium, ma gheibh mi bàs mar so?" "Cuimhnich," ars' an soisgeulaiche, "na briathran, 'Thigibh a nis agus reusonaicheamaid r'a chéile; ged bhitheadh 'ur peacaidhean mar sgarlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged bhitheadh iad dearg mar chorcuir bithidh iad mar oluinn.'" "Co fad 's a tha e o chuala tu mi air na briathraibh ud?" "Tha seachd bliadhna ann a nis." "Ro mhaith, Eoin, faic co tha ag ràdh, Thigibh a nis. Is e an Tighearn. Thubhairt e o chionn sheachd bliadhna, Thig a nis, agus cha tigeadh tu. Agus thàinig an Tighearn an raoire, agus labhair e riut e

fhéin, agus tha e ag ràdh nis, eadhon a nis, ma thig thu gu'n dean e mar a thubhairt e. Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu." "Tha Mr Paterson a sgrìobhadh gu'n do theich an duine so air an làud airson fasgaidh. Chunnaic na coimhearsnaich an t-atharrachadh. Bha e beò trì bliadhna, agus chaochail e ann an creidimh Chriosd. O bhi 'n a pheacach uaibhreach, rinneadh e mar leanabh beag."

Dùrachdadh ann an àm agus ann an an-àm, à spreigeadh, a' cronachadh, ag earalachadh leis an uile fhad-fhulangas, cha do sguir e leis an fhocal, le ùrnuidh, agus le caoimhneas, de mhaith a dheanamh, mar a bha cothrom aige. Le còmhradh, coinnimhean, trachdan, litrichean, agus gach meadhon eile, dh' iarr e peacaich a thoirt gu Criosd.

Ach bha an là nis air a chaitheamh, agus bha am a bhàis dlù. Air feasgair 's an fhoghair, 1869, chaidh e 'us e sgìth a choimhead gille oige air an robh an *cholera*, neach a chaochail an ath là. Ghabh Mr Paterson an eucail, agus thugadh ro iosal e. An aghaidh dòchais thainig e troimhe.

Mu dheireadh, an toiseach a' gheamhraidh 1851 'us e an tigh far an robh fiabhrus marbhtach, ghabh e an trioblaid a thug dhathigh e.

An uair a luidh e, thubhairt e r'a mhnaoi, "Is e so am bàs: ma bhitheas breislich orm, 'us gu'n abair mi focal a bheireadh ort mo staid a chur an teagamh, coma leat, is fhad o chaidh sin a shuidheachadh. Is aithne dhomh co 's na chreid mi."

Air dha beagan de nithibh beaga 'chur an òrdugh, thubhairt e, "Cha-n eil mi sgìth de 'm bheatha; bha tlachd agam 'n am bheatha; thaitinn m' obair rium, agus mo dhathigh. Ach toil an Tighearna gu robh deanta."

Dh' fhuiling e mòran. Ach bha e foighidneach 'n a mheasg. Chualas e air uairibh ag ràdh:—"Oh Thighearna, tha mi sàruichte, dean air mo shon." "Sìth iomlan!" "Oh, a bhàis! c' aite am bheil do ghath?" "Co a shaoras mi?" "Buidheachas do Dhia a tha 'toirt domh na buadha trid Iosa Criosd mo Thighearna."

Chaochail e air an 29mh la de 'n mhios deireannach 's a bhliadhna 1851.

"Bi beò," ars' Mr M'Cheyne nach maireann, "air dhoigh 'us gu'm bi ionndrain ort an uair a gheibh thu bàs." Anns a chearnaidh ud de 'n bhaile bha sgeul bàis an t-soisgeulaiche do iomadh teaghlach mar gu'm b'e bàs athar a bh' ann. Ghuil mòran de 'n t-sluagh bhochd mar chlann bheag, aig a thiodhlacadh.

"Bithidh bròn orm airson a bhàis," ars' seann bhoirionnach, "fhad 's is beò mi."

"Tha a dhuslach ionmhuinn agam," ars te eile.

"B' athair dhomhsa e," ars an tritheamh neach, "fad sé bliadhna deug dh' innis mi dha na h-uile ni a bha 'tighinn rium; bha iomadh deuchainn agam, agus b 'e mo chomhairlich e annta uile.

Agus cha bu bhròn sin nach do mhair. Bha sinn 's 'an àite sê miosan an deigh sud. Ann an teaghlach an deigh teaghlaich cha luaithe dh' ainmicheadh ainm 'Mhr Paterson' na lionadh an t-sùil le deur.

A' leantuinn 'n a chois-cheumaibh, bha a mhac bu shine o cheann iomadh bliadhna 'n a shoisgeulaiche-baile an Duineidin. Thill a dhara mac, Mr Daibhidh Paterson as na h-Innsibh, le slàinte briste 's a bhliadhna 1870, an deigh dha bhi trì bliadhna deug 'n a cheud lighich a chuireadh o Dhuineidin chum craobh-sgaoileadh an t-soisgeil. An déigh beagan ùine, agus coslas feothais a bhi air, agus an déigh dha a làmh a chur ris an obair cheudna aig a bhaile, chrioch e gu h-obann air a cheathramh là deug de 'n dara mios 's a bhliadhna 1871.

A leughadair, bi 'n ad fhear-leanmhuinn air Alasdair Paterson eadhon mar a lean esan Criosd.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

AN CEITEAN, 1871.

## LOSGADH NA LUING' INNSEANAICH, "AN CENT."



Air an 10mh là de dhara mios na bliadhna 1825, dh' fhàg an Long Innseanach, an *Cent*, Caiptean Cobb, Sasunn air turus gu Bengal agus China. Bha 20 oifigeach air bord, 344 saighdearan, 43 bhoirionnach, agus 66 a chloinn, a bhuineadh do 'n 31mh Reiseamaid ; le 20 luchd-turuis eile, agus sgioba 's an robh, leis na h-oifigich, 148 dhaoine ; bha 641 neach ann uile gu léir. Air a' cheud là de 'n Mhairt 'n uair bha an long ann am Baigh Bhiscaidh, le seideadh mòr ann, thachair gu' n deachaidh i 'n a teine le lochran beò a thuit air urlar a cuim.

"Tha an Long 'n a Teine!" Co a b' urrainn innseadh ach an dream a chual' e cia h-uamhasach 's a bha an éigh ud do na h-uile cridhe! Tha Major MacGrigoir de 'n 31mh Reiseamaid, oifigeach diadhaidh a bha air bòrd, agus a thug an cunntas so a th 'againn, a' sgriobhadh mar a leanas :—

"Bha am bàs anns an da choslas a's uamhasaiche a nis timchioll oirnne, agus bha mar gu 'm bitheadh roghainn againn dhiubh.

Cha ghabh innseadh cho oillteil 's a bha an sealladh air gach laimh:—

"Dh' éirich a' mhuir gu speur, an éigh Slàn leat,
Bha sgread o'n eagallach, 'us sheas an calma."

Bha an clàr-uachdair air a chomhdach le eadar sè 's a seachd ceud pearsa, mòran diubh troimh thinneas-mara bhi orra, air an eigneachadh gu teicheadh, air a cheud rabhadh, ach beag lomnochd as na leapaichean aca, 'us iad a nis a 'siubhal o àite gu àite ag iarraidh an daoine, no'n cloinne, no 'am pàrantan. An uair a bha cuid a' seasamh samhach, a' striochdadh do 'n ni a bh 'ann, no air an toirt gu mothachadh a chall, bha cuid eile le cuthach an eudochais orra. Bha cuid aìr an glùnaibh ag iarraidh tròcair. agus cuid de na saighdearan agus na seoladairean fearail a shuidh os cionn stòr an fhùdair an dòchas an uair a losgadh e gur ann a b' ealamh a gheibheadh iad bàs. Bha cuid de mhnathan agus de chloinn nan saighdearan ag ùrnuidh, agus a' leughadh a Bhiobuill leis na baintighearnaibh. Chunacas dà bhoirionnach òg, uasal, gu h-áraidh—a' nochdadh fìor spionnadh cridhe agus faireachadh Criosduidh. Air e bhi air innseadh dhoibh gu 'n d' fhalbh an dòchas, agus gu 'n robh am bàs dlù, thuit a h-aon diubh air a glùnaibh agus, a' glacadh a da laimh 's a chéile, thubhairt i, 'A Thighearn' Iosa.'

"Bhuin e rium gu mòr aig an àm so, a bhi 'faicinn cuid de 'n chloinn ionmhuinn a cluicheadh leis na rudan beaga neònach aca 's na leapaichean, air neo 'cur cheisdean gun mhòr sheadh, 'us iad gun fhios 's am bith air an cunnart. Ri cuid de 'n fheadhain 'bu shine thubhairt mi, 'So an t-àm nis gu bhi 'cur an cleachdadh na nithe a dh' fhoghlum sibh ann an sgoile na reiseamaid, agus smuaineachadh air an t-Slànuidhear mu' n cuala sibh cho mòr.' Fhreagair iad agus na deòir 'n an sùilibh, 'Tha sinne 'feuchainn ri 'n cuimhneachadh agus tha sinn ag ùrnuidh ri Dia.' Bha aon oifigeach òg air fhaicinn a' togail leis leadan fuilt as an àite-tasgaidh aige, agus 'g a chur gu socrach 'n a bhroilleach."

Aig an àm uamhasach so an uair a bha an teine 'lasadh 'n a còm, agus sùil ris gach tiotadh gu 'n ruigeadh e air an stòr-fhùdair, dh' fhalbh gach dòchas gu 'n rachadh iad as. Chuimhnich Major MacGrigoir aig an robh eagal Dhé cho maith ri urram do 'n rìgh mar a bha aig Cornelius, nam faigheadh iad uile bàs gun neach ann chum an sgeul innseadh, gu' m bitheadh na cairdean aig a' bhaile fad air an cumail ann an imcheisd mu' n timchioll. Sgriobh e le pinseil air crioman paipeir, beagan fhocal a dh' ionnsuidh 'athar ag innseadh mar a bha iad, agus mu 'n t-sìth a 's urrainn creidimh Chriosd a mhàin a thoirt, a bha aige fhéin agus aig an fheadhain ionmhuinn a bha dlù dha ann an uair eagallaich a' bhàis. Bha an litir 'us i air a cur a dh' ionnsuidh "Mr Eoin Mac Grigoir, Commercial Bank, Duineidin," air a tasgadh ann am botul, agus air a tilgeadh 's a' chuan, an dòchas gu 'n ruigeadh i uaireigin.

Aig an dearbh àm ud, dh' eigh seòladair o mhullach a' chroinn, "Seòl air taobh an fhasgaidh r 'a toiseach!" Bha an fhuaim 'n a beatha o 'n na mairbh. Thogadh brataichean, agus losgadh gunnachan, chum an cunnart innseadh. An ceann deich no cuig deug a mhionaidean, 'us iad gun fhios ciamar a bhitheadh, thog an coigreach bratach Bhreatuinn, agus thainig e nuas fo làn sheòl. Is e bh' ann an *Cambria*, Caiptean Cook, long bheag, mu 200 tuna, air turus gu Vera Crus.

An sin thàinig an obair,—obair a bha ro dhuilich am measg leithid a mhuir,—a' toirt nan daoine as an long bhriste gus a' *Chambria*. B'e a' cheud ni a bha na chùram na mnathan agus a' chlann a theàrnadh, agus air dhoibh aon turus a dheanamh leo, chunnacas nach gabhadh na bàtaichean an toirt dlù air a' *Chent*. Chaidh a' chuid eile a leigeadh sios ceangailte 'n an dithis cuideachd, le buill o dheireadh na luinge. O 'n eagal agus an sgìos a bha 'n sud bhàsaich mòran de 'n fheadhain bhig. Leis na daoinibh, is ann a ghabhadh a mach gus a' cheann a 's fhaide as de 'n t-slat mhòir, agus á sin shlaod iad sios air ball do 'n bhàta. Is ann mar so a shaoradh an triur oifigeach mu dheireadh de 'n 31mh reiseamaid, 'us Major MacGrigoir air fear dhiubh.

Thainig an oidhche nis. Bha beagan 's an luing a bha fo 'leithid a dh' eagal 'us nach gluaiseadh iad airson iarraidh orra; bha cuid eile fo mhisge gun chomas caruchaidh; agus cuid eile a' feuchainn ciod e a gheibheadh iad r' a

ghoid. Bha an teine a' meudachadh agus an long gu dol fodha, 'n uair 's a cheann mu dheireadh, 'us daoine a' guidhe 's a' bagradh nach robh mionaid r' a chall, theich Caiptean Cobb duineil, an deigh dha fuireach 's an long fhad 's a bha neach ann gu theàrnadh; shreap e air an t-slat, agus shaoradh e.

The ship the Kent
Indiaman is on
fire — Elizabeth
Joanna & myself
commit our Spirits
into the hands of our
blessed Redeemer
His grace enables
us to be quite
composed in the awful
prospect of entering
eternity D McGregor
1st March 1825
Bay of Biscay

Tha an Long Innseanach an *Cent* 'n a teine. Tha Ealasaid, Ioanna, agus mi fhéin ag earbsadh ar spiorada ri lamhaibh an Fhir-shaoraidh bheannaichte. Tha a ghràs 'g ar deanamh comasach a bhi le làn shith ag amharc ri dol a stigh do 'n t-siorruidheachd.
DUN. MACGRIGOIR.
1mh de 'n Mhairt 1825.
Baigh Bhiscaidh.

Is gann a dh' fhàlbh am bàta mu dheireadh, 'n uair a bha an long uile 'n a meall teine. Mu leth-uair' an deigh uaire 's a mhaduinn, loisg an stòr-

fhùdair, agus bha an *Cent*, aon uair cho foghainteach, air a cur 'n a spealgaibh 's an athar.

An àm aithghearr bha an *Cambria*, le a luchd priseil, a ruith gu luath roimhe 'n ghaoith ag iarraidh a' chala bu dlùithe. Air Diardaoin, an 3mh là de 'n mhios, chualas an éigh aoibhneach "Tir an ceann!" Mu leth-uaire an deigh meadhon-oidhche, leig i sios a h-acair gu suilbhir ann an cala Falmouth. Bha freasdal Dhé soilleir gus a' chrìch. Mu uair an deigh sud dh' atharraich a' ghaoth fhabharach, a chuir cho luath dhathigh i, gu airde eile, as an do shéid i gu laidir car iomadh latha.

Ach ciod e mu 'n litir o 'n long-bhriste? Faisg air da bhliadhna an deigh dha a sgriobhadh, fhuair an t-oifigeach a sgriobh i—neach a thainig gu bhi 'n a choirneil air an 93mh Reiseaneaid Ghaidhealaich, agus a tha a nis 'n a Ridir Dunchadh MacGrigoir, fad 'n a cheannard air a *Pholis* an Eirinn—o dhuine uasal ann am Barbadoes, an *dearbh phaipeir a sgriobh e* aig an àm chomharraichte ud. Air dha pilltinn do Shasunn anns a' *Chambria*, an àite dhol a rìs do na h-Innsibh chuireadh le a reiseamaid e gu Barbadoes 's na h-Innsibh an Iar. Cia h-iongantach mar so ann am freasdal Dhé, gu' m bitheadh e air a chur a dh' ionnsuidh an dearbh àite 's an t-saoghal uile 's an coinnicheadh a litir ris a sgriobh e 'n uair a shaoil leis gu 'n robh e mu ruith beagan mhionaidean do 'n bhithbhuantachd! Sheòl an Ti a tha a' coimhead nan gaothan, agus a' tomhas nan uisgeachan ann an glaic a làimhe an litir ud fad sheachd miosan deug 'measg ghaothan agus honnan a Chuain Mhòir! Fhuaireadh am botul leis an litir air an tràigh ann am Barbadoes, le neach a bha 'g a fhairigeadh fhéin, air an 30mh là de 'n t-seachdamh mios 's a bhliadhna 1826.

Tha an cuimhneachan luachmhor ud, a chunnaic sinn gu tric, air a shalachadh le suathadh agus le uisge a' chuain, ach gabhaidh e leughadh gu maith fhathasd. Air an taobh-duilleig roimhe so chithear coimeas na litreach, a cheadaich an duine-uasal urramach leis an leis i, dhuinne a chur an clò. Tha e fhéin fhathasd beò "chum teagasg Dhé ar Slànuidhir a dheanamh maiseach."

B' e a' cheud chreutair beò a thogadh o 'n luiug-loisgte gu clàr-uachdair a' *Chambria* leanabh-mic le Major MacGrigoir. Thàinig an leanabh sin gu bhi 'n a dhuine feumail do aobhar Dhé. Is e th' ann a nis Mr Eoin MacGrigoir, fear-tagraidh ann an Lunnun (*Rob Ruadh* nam bataichean beaga), duine tha aithnichte airson eud agus dùrachd an coimhcheangal ri searmonachadh 's na sraidibh agus sgoilean Bhochd.

Bha Caiptean Cook, a bha 'n a mheadhon air aireamh cho mòr de dh' anamaibh a thearnadh o 'n bhàs, fad 'n a bhall urramach ann an eaglais Albannaich Regent Square ann an Lunnun. Chaochail e 's a bhliadhna 1856.

A leughadair! ciamar a ni thu "ann an onfhadh Iordain?" Ma tha thu fhathasd mach á Criosd, tha thu mar gu 'm b' ann, ann an luiug a tha 'n a teine—le bàs siorruidh *gu cinnteach* romhad. Faic anns a' sgriobhadh ud teisteas geur a' tighinn thugad mar gu 'm b' ann o thaobh thall na h-uaighe, air cia làidir ann am beatha agus ann am bàs 's a tha sòlas na muinntir a theich airson sàbhailteachd chum greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romha.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN T-SAMHRAIDH, 1871.

## AN DITHIS LUCHD-TOGAIL AGUS AN TIGHEAN.

"Air an aobhar sin gach uile neach a chluinneas na briathran so agamsa, agus a ni iad, samhlaichidh mi e ri duine glic, a thog a thigh air carraig: agus thuirling an t-uisge, agus thainig na tuiltean, agus sheid na gaothan, agus bhuail iad air an tigh sin; agus cha do thuit e, oir bha a bhunadh suidhichte air carraig. Agus gach uile neach a chluinneas na briathran so agamsa, agus nach coimhlion iad, samhlaichear e ri duine amaideach a thog a thigh air a' ghaineamh: agus thuirling an t-uisge, agus thainig na tuiltean, agus sheid na gaothan, agus bhuail iad air an tigh sin: agus thuit e; agus bu mhòr a thuiteam."—MATTHEW VII. 24–27.




B 'IAD sin briathran deireannach na searmoin mòire a rinn ar Slànuidhear "air a' bheinn." Bha Iosa ag ràdh iomadh ni roimhe, ach tha dà fhocal ann ris an robh sùil aige gu h-àraidh 'n uair a thubhairt e, "Cia b'e neach a chluinneas na briathran so agamsa, agus a ni iad, samhlaichidh mi e ri duine glic." B'e an ceud fhocal dhiubh sin, "*Imichibh a steach*" (Mata vii. 13); agus b'e an dara focal, "*Coimhidibh sibh féin.*"

Is iad sin dà fhocal le Criosd, agus tha iad a' filleadh annta ach beag gach ni a labhair e riamh: "Imichibh a steach," agus "Coimhidibh sibh féin." Thugaibh an aire gu 'n dean sibh iad cho maith 'us gu'n éisd sibh iad.

I. AN DITHIS LUCHD-TOGAIL.

Thòisich an duine glic agus an duine amaideach le chéile air tighean a thogail, lean iad air an togail, agus thug iad le chéile gu crìch iad. Tha iad coltach r' a chéile air iomadh dòigh.

*Dh'fhairich iad le chéile am feum a bh' aca air tigh a thogail.* Eadhon mar so, tha sibhse an lionmhorachd iarrtuineach air bhi 'n 'ur luchd-togail, agus ged a tha cuid agaibh glic agus cuid amaideach, a thuige so cha-n fhaca sinn dealachadh eadarraibh ; oir tha sibh mar gu'm bitheadh an aon dearbhachd agaibh air gu'm bheil feum agaibh air a' bheatha mhaireannaich. Ni mo am bheil an coslas an sin a mhàin, oir bha an dithis luchd-togail *'rùnachadh na bha uatha fhaotainn*—tigh ; agus nochd iad an rùn cha-n ann am briathraibh a mhàin, ach an gniomharaibh, oir thoisich iad le chéile le dùrachd air togail. Ach cha-n fhaodar earbsadh ri coslas. Faodaidh faireachadh beò bhi ann air feum, agus làn rùn air na tha uainn fhaotainn agus gidheadh de dhithis luchd-iarraidh faodaidh aon neach faighinn, agus an neach eile thighinn gearr ; faodaidh a h-aon neach bhi amaideach, agus an neach eile glic.

Bha an dithis luchd-togail ud mar gu'm bitheadh *an aon chomas aca chum togail.* B'urrainn a h-aon aca tigh a thogail gun ionnsachadh na's mò na 'm fear eile. Is ann mar sin tha e le mòran. Is maith is aithne dhoibh rathad na slàinte a thaobh tuigse. Ach far am bheil an t-aon eòlas is minig nach bi an t-aon toradh ; faodaidh an aon aithne bhi aig dithis air a Bhiobull, agus gidheadh fear dhiubh bhi glic, àgus fear amaideach. Ma 's aithne dhuibh na nithean sin is sona sibh ma ni sibh iad.

Aon uair eile, *lean an dithis luchd-togail ud air an adhart agus chriochnaich iad an tighean.* Nan d'amhairc thu ris an da thogail, shaoileadh tu gu'n robh iad ionann ann an coimhliontachd, agus gidheadh bha puinnc anns an robh eadardhealachadh mòr eadorra. Eadhon mar so, mo chreach! tha mòran a leanas, ag iarraidh slàinte, gus an saoil iad gu'n d' fhuair iad i ; tha iad a' glaodhaich, " Sìth, sìth," agus fad na h-uaire tha mearachd mhillteach aig bonn na diadhachd aca. Tha an luchd-togail gu maith coltach r'a chéile a dh' ionnsuidh na puinnce so, ach gidheadh ann am fìrinn tha fear dhuibh glic agus fear amaideach.

II. An da thigh.

Is e aon eadardealachadh, a réir coslais, a bh' eadar an da thigh so, *gu'n do thog an dara fear a thigh na 's luaithé na 'm fear eile.* Bha an duine glic fada ris na bha de 'n obair fo 'n talamh. Cha robh an t-aobhar dàil ud aig an fhear amaideach ; bha a' ghaineamh uile réidh agus ullamh air a shon. Ach cha-n 'eil cabhag mhòr a ghnàth 'n a bhuannachd, agus tha cuid ann a choisicheas ro luath gu leantuinn. Bha iad an dé gun iompachadh, an diugh is creidmhich iad, am màireach is luchd-teagaisg iad, an ath là tha iad iomlan. Eiridh iad ann an oidhche, agus mu chreach ! ro thrice mar luibh-sgàile Ionah, tha iad a' seargadh ann an oidhche cuideachd. Is e mo bharail gur e iompachadh obann gu tric an t-iompachadh a 's fearr agus a 's cinntiche. Faicibh, mar chomharradh, iompachadh Phoil. Gidheadh, gheibhear am measg na muinntir a their gu 'n d' iompaicheadh iad gu h-obann cuideachd ro lionmhor dhiubhsan mu'm bheil na thubhairt mi fior.

De 'n dà thigh, bha a h-aon diubh air a thogail, gun amharus, *le na 's lugha de dhragh na 'n aon eile.* Is tric a chaidh am fear-togail glic ud a chodal sgìth le 'chuid obair, agus gun chlach fhathasd r' a fhaicinn am fradharc. " Ubh ! " ars' fear na bunait gaineimh, " is diomhain do shaothair, agus cha-n 'eil ni agad air a shon. Is amaideach na seann dòighean agad. Carson nach bitheadh ciall agad, agus nach deanadh tu mar a ni mise ? Leig dhiot d' ochanaich 'us do chrònan, dean mar a ni mise, agus bitheadh gairdeachas ort air ball. Millidh cùram thu." Tha aon fhear a' leum a dh' ionnsuidh na sìthe, agus ag ràdh le uaill gu 'm bheil esan sàbhailt. Tha e a' bruadar gu bheil e beartach agus air fàs ann an saoibhreas, 'n uair a tha e lomnochd, agus bochd, agus truagh. Mo thruaigh!

ciod e an dùsgadh a bhitheas aigese! Tha a chompanach a 's suidhichte, air a ghluasad aig an aon àm, 'g a rannsachadh féin. "M' aithreachas," ars' esan, "am bheil mi cinnteach gur e a th' ann fìor fhuath do pheacadh *mar pheacadh*, no an ann a shil mi deur no dha fo bhuaidh m' inntinn bhi air a gluasad aig an aoradh ri àm athbheothachaidh? Am bheil cinnteas agam air mo nàdur bhi air athnuadhachadh leis an Spiorad Naomh, no an e atharrachadh o 'n leth-mach a th' ann?"

Bi taingeil, a leughadair ionmhuinn, ma 's ann de 'n dara seòrsa dhiubh sud a tha thu. Tha do thigh a' cosgadh na 's mò dhuit a thogail, ach is fhiach e an cosgus. Coimhid thu fhéin o aideachadh feallsa, a' foghlum d' fhaireachadh o eachdraidh Chriosduidhean eile, a' tionail do dhiadhachd o d'athair no do mhàthair, do chàirdean no do luchd-eòlais. Cia b' e an cosgus de dh' àmhghar agus de bhriseadh-cridhe, a leanas, faic gu 'n ruig thu an fhìor bhunait. Thoir leam gu 'n cosg e na 's mò do 'n fhear-togail amaideach an togail truagh aige a chumail 'n a sheasamh, na chosgas e do 'n fhear ghlic, aig an robh a leithid de shaothair leis a' bhunait an toiseach. Thoir an aire, gu 'm bheil diadhachd o 'n leth mach a mhàin, agus ceilg, ro dhraghail an cumail air an cois. Is cruaidh do 'n duine a chliù a chumail slàn, a' cumail taice ris le breugaibh nuadha. Aig aon àm tha ana-miann gun cheannsachadh ag iarraidh sàsachaidh, agus tha aige ris a' pheacadh fholach le ceilg dhà-fhillte. Air dhòigh no dòigh tha e a ghnàth fo eagal, mar mhearlach nach deachaidh a ghlacadh, air an bheil eagal nam maoir. Cha-n 'eil osag gaoithe a sheideas nach bi cunnart ann a thigh a thuiteam mu na cluasaibh aige.

Ach, *bha an t-eadar-dhealachadh mòr*, eadar na tighean, *á sealladh*, *fo an talaimh*. Is ann 's a bhunait a bha e. "Mata," ars' aon neach, "cha-n fhaic mi aobhar air a bhi ro chùramach; cha-n 'eil earbsa agam as an ro-chùram. Is coma ciamar bhitheas leis a' chuid nach fhaic duine 's am bith." "Paigh thusa fichead tastan as a' phunnd, rach do 'n aoradh fhollaiseach, gabh an t-sàcramaid, bi caithreannach, agus abair d' ùrnuidh, agus na gabh cùram mu ni a thuilleadh air sin,"—is e sin barail an t-saoghail. "Carson bhitheadh imcheisd ort mu do chridhe? Cha-n 'eil ann ach faoineas? Ciamar a ni sin eadar-dhealachadh dhuit?" Is ann mar sin a ghlac am fear-togail amaideach sòlas dha fhéin, agus gun teagamh rinn e fanoid air an fhear ghlic mar chreutair truagh a bha ro fhìreanta agus ro mhuladach.

A leughadair ionmhuinn, nan iarradh tu bhi air do thogail air carraig, faic gu 'm bheil *fìor aithne agad air peacadh*. Cha-n 'eil mise ag ràdh gu bheil eòlas peacaidh '*n a ullachadh* airson Chriosd, agus gu 'm bu chòir daoine chur air ais o 'n t-soisgeul gus am fairich iad am peacadh; ach is e mo bheachd, cia b 'e àite 's am bi fìor chreidimh ann an Iosa gu 'm bheil am fuath mòr do 'n pheacadh. An uair a thachaireas mise ri luchd-aideachaidh a labhras gu h-eutrom mu 'n pheacadh, tha cinnteas agam gu 'n do thog iad gun bhunait. Na bi a' meas gu bheil aobhar aoibhneis agad mur robh aobhar bròin riamh agad. Cha-n 'eil sòlas air a ghealltainn ach dhoibhsan a tha ri bròn. (Matt. v. 4.)

A ris, iarr *creidimh fìor*. Tha earbsa treibhdhireach á Iosa Criosd air a shamhlachadh le cuid air dhòigh cho glic nach dean ni air bith am mealladh a rùsgadh ach féin-cheasnachadh dlù. Is éigin FIOR AITHREACHAS AGUS FIOR CHREIDIMH bhi ann air neo is LUCHD-TOGAIL AMAIDEACH sibh.

Deanaibh ùrnuidh, mar an ceudna, airson gu 'n oibrich 'ur *creidimh fìor naomhachd*. Ma 's urrainn thu toilinntinn bhi agad ann an miannaibh na colla, cha leanabh le Dia thu. Nam bitheadh tu air d' athnuadhachadh ann an spiorad d' inntinn, cha mhò

bheireadh tu a ghràdh do na nithibh sin na bheireadh aingeal.

III. An aon dearbhadh a chuireadh air an da thigh.

Co dhiubh tha do dhiadhachd fior no feallsa dearbhar i. Co dhiubh is Criosduidh thu ann an ainm a mhàin, no ann am firinn, dearbhaidh Criosd thu mar airgiod, ma thig thu dlù dha. 1. *Tha an t-uisge a' samhlachadh trioblaidean.* Cuiridh Dia thugad trioblaidean mar fhrasan. Mar dhaoine eile bithidh do chorp gu tinn; no, mur bi, bithidh trioblaid 'n ad thigh; bàsaichidh clann no cairdean agus teichidh saoibhreas air sgiathaibh. 2. *Dearbhaidhean o 'n talamh— "thàinig na tuiltean."* Ba tuiltean a' gheur-leanmhuinn na 's uamhasaiche roimhe so na tha iad nis. Ach ma 's fear-aidich thu bithidh do chòir agad dhiubh. An urrainn thu càineadh agus oilbheum a ghiùlan airson Chriosd? Cha-n urrainn, mur 'eil seasamh daingean agad. Seallaibh ri so. 3. *Dearbhaidhean diomhair* air an samhlachadh leis "na gaothaibh." Bheir prionnsa cumhachd an athair ionnsuidh ort, le brosnachaidhean toibheumach, buairidhean eagallach, no droch iompaidhean seòlta. Is anaoibhinn dhuit, mata, mur 'eil ni na 's fhearr agad gu do chumail suas na gaineamhach an aideachaidh!

Dearbhar Criosduidhean air dhoighean eile. Is e so là an anacreidimh, ach cha ghluaisear an dream a th' air a' charraig le fior fhaireachadh. Bha e air innseadh uaireigin do dhuine dubh gu 'n dubhairt neach nach robh am Biobull fior. Nis cha do shaoil leis an duine bhochd gu 'm b' urrainn neach air bith amharus bhi aige mu 'n Bhiobull, ach is e thubhairt e air ball, "An leabhar ud gun a bhi fior! Bheir mise a dh' ionnsuidh mo thigh e, leughaidh mi e, 'us bheir e gàire air mo chridhe? Ciamar is urrainn e bhi 'n a bhreug, 'us gu 'n toir e gàire air mo chridhe? Bha mi 'n am mhisgear, 'n am mhearlach, 'n am bhreugair, agus labhar an leabhar ud rium, agus rinn e duine eile dhiom—cha-n 'eil an leabhar sin 'n a bhreug." An dearbhadh a 's fearr a th' ann do dhuine fhéin co dhiubh.

IV. Toraidhean eadardhealaichte nan dearbhaidhean, a thaobh na beatha ri theachd.

Aig an aon neach bhagair an t-uisge a tigh thoirt leis, ach bha a' bhunait air carraig, agus cha-n e mhain gu 'n do sheas e ach bha sòlas aig an duine ann. An sin thàinig na tuiltean. Bha iad bagaireach, ach cha do bhuadhaich iad air a' chraig, ged bu mhòr a' ghaoth.

Mar sin socraichidh an Criosduidh air Criosd. Thig trioblaidean, ach cha sguaib iad leo e; is ann a ni iad a dhòchas na 's millse.

Ach seall ri cor an fhir a thog a dhòchas air a ghaineamhaich! Is gann a b' urrainn e trioblaidean na beatha a ghiùlan; thionndaidh e a chòta ri là a' gheur-leanmhuinn; ach tha dearbhaidhean na 's cruaidhe ann da. Bha cuid de chealgairean a fhuair gné thaic ri aghaidh bàis, agus aig nach robh fios riamh gu 'n robh iad caillte gus na bhàsaich iad. Ach gheibh a' mhòr chuid de luchd-aidich eòlas air an cor aig a' bhàs.

A leughadair, ma tha ainm agad bhi beo 'us thu marbh, duisg! Eirich o na mairbh, 'us bheir Criosd beatha dhuit.

*Rev. C. H. Spurgeon.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1871.

## CRIOSD A' BUALADH.

"Feuch, tha mi a 'm sheasamh aig an dorus agus a' bualadh: ma dh' éisdeas neach 's am bith ri 'm ghuth, agus gu 'n fosgail e an dorus, thig mi a steach d' a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa."—Taisb. iii. 20.



Dh' iarr fear-turuis, a dh' fhan thar oidhche ann an tigh, bhi air a dhùsgadh 's a mhaduinn tràth, chum carbadan an rathad-iarruinn a ruighinn aig uair àraidh. Bhualadh aig an dorus mar a dh' iarr e, ach bha e mò 's anmoch n' uair a thainig e á 'sheomar. Chual 'e am buille ach shaoil leis, 'us e trom leis a chodal, gu 'm b' e buille aig dorus neach eile a bh' ann, agus choidil e rìs. A leughadair! aon uair eile, leis an trachd tha so, tha Criosd a' bualadh aig do dhorus. Na abair, mar a leughas tu i, "Cha-n ann domhsa tha am focal ud, ach is aithne dhomh neach do 'm freagair e." Na smuainich mu dhaoinibh eile gus an smuainich thu gu bheil am buille *dhuit féin*. Dùisg, 'fhir a chodail!

Tha e 'labhairt mu *bhualadh;* mu sinn a bhi '*cluinntinn a ghutha*, agus *a' fosgladh an doruis*, mu thighinn a steach, agus a' gabhail a shuipeir maille ruinn, agus sinne maille ris. Na folaicheadh 'ur coguisean iad fhéin air chùl nan samhlaidhean ud; ach

deanadh iad an fhìrinn na 's ro shoilleire. Tha Criosd fhathasd a' feitheamh, a' tagradh, a' gairm, air iomadh dòigh, air peacaich a tha 'n an codal 'n am peacaidhibh; chum gu 'n dùisgear iad, agus gu 'm fosgail iad an cridhe, air chor 'us gu 'n tig esan stigh, a' tabhairt leis beatha agus slàinte, agus 'g an deanamh 'n an luchd-comhpairt d' a chomunn agus d' a ghràdh.

Agus an so, cha-n e mhàin gu bheil Criosd a' gairm *oirnne* a thighinn d' a ionnsuidh ach tha esan a' tighinn thugainne. "Feuch, tha mi a 'm sheasamh aig an dorus agus a' bualadh: ma dh' éisdeas neach 's am bith ri 'm ghuth, agus gu 'm fosgail e 'n dorus, thig mi a stigh d' a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." (Taisb.)

*Cò e a tha a' bualadh?* Ma chluinneas sinn buille aig an dorus, bithidh ar toil chum freagradh gu h-ealamh a réir sin ann an tomhas. Eadhon do dheòir truagh cha bu mhaith leinn gun an dorus fhosgladh idir, ach do 'r coimeas féin no do neach os ar cionn, is ann bu deise a fhreagradh sinn. Chuala sinn gu bheil Banrigh Bhreatuinn, aig nach luidh a' ghrian air a rioghachd, a' bualadh aig dorsaibh nam bochd aig Baile mordhail. Ma 's aithne do h-aon diubh gur e a' Bhanrigh a th' ann, an leig e leatha bualadh dà uair? An cum e Bànrigh a' seasamh aig a dhorus?

Ach co a tha 'bualadh aig cridhe a' pheacaich? Cha-n e namhad a th' ann. Cha-n e cnuimh de 'n talamh mar a tha sinne. Cha-n e ar coimeas. Cha-n e fear-riaghlaidh no caraid aimsireil. Cha-n e rìgh talmhaidh. Cha-n e aingeal a thuit, no gun tuiteam. Is e "Rìgh no Glòire" a th' ann.

"*Co e Rìgh so na Glòire?*" "'N uair a thàinig coimhlionadh na h-aimsir, chuir Dia a mhac féin uaith, a ghineadh o mhnaoi, a rinneadh fo 'n lagh, chum gu 'n saoradh e iadsan a bha fo 'n lagh, chum gu 'm faigheamaidne uchdmhacachd na cloinne" (Gal iv. 4. 5). "Bha e anns an t-saoghal, agus rinneadh an saoghal leis, agus cha d' aithnich an saoghal e."—"Agus rinneadh am Focal 'n a fheòil, agus ghabh e còmhnuidh 'n ar measg-ne (agus chunnaic sinn a ghlòir, mar ghlòir Aonghin Mhic an Athar); làn gràis agus fìrinn" (Eoin i. 10, 14).

Ach an gabh Criosd cùram *dhiomsa?* "Tha mi bochd agus feumnach." Is peacach mi, eadhon an ceannfheadhna. A leughadair, éisd r' a fhocal féin:—"Cha-n 'eil feum acasan a tha slàn air an leigh, ach acasan a tha tinn. Cha d' thàinig mise a ghairm nam fírean ach nam peacach chum aithreachais." (Luc. v. 31, 32.) "A' chuilc bhrùite cha bhris e, agus an lion de 'm bheil caol-smùid cha mhùch e." (Is. xlii. 3.) "Thigibh a 'm ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm-uallach, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Gabhaibh mo chuing oirbh, agus foghlumaibh uam, oir tha mise macanta agus iriosal ann an cridhe; agus gheibh sibh fois do'r n-anamaibh." (Mat. xi. 28, 29.)

Is ann mar sin a tha an Slànuidhear a bha a' bualadh aig do chridhe o' d òige, ann a phearsa glòrmhor, 'n a obair chriochnaichte, agus ann a ghràs saoibhir, pailte. Bhuail prionnsa an t-saoghail so le a thoilinntinnibh, a ribibh, agus a dhiomhanasaibh bréige. An robh àite 'us dibheatha dhoibh uile? An robh dibheatha ann do naimhdibh Chriosd, agus do naimhdibh 'ur n-anaman, gun dibheatha bhi ann do Chriosd?

Ach *ciamar* a dh' fhaodar a ràdh gu bheil Criosd a' bualadh aig dorsaibh cridheachan dhaoine neo-iompaichte? Tha e a' bualadh *le 'fhocal* ann an uile mheadhonaibh nan gràs. Tha na h-uile gluasad eagail ri aghaidh briseadh air lagh Dhia 'n a bhuille o Chriosd. An uair a tha an tritheamh àithne ann an coguis a' pheacaich a dìteadh fear nam mionnan; an ceathramh àithne, fear-brisidh na Sabaid; an cuigeamh, an leanabh mi-dhleasdanach; an seathamh, fear-fuathachaidh a bhràthar; an seachdamh, fear na neoghloine; an t-ochdamh, am mearlach, no fear na

mi-onoir; an naothamh, am breugair, no fear a' chuilbheuma; an deicheamh, fear an fharmaid no an t-sannta; tha iad sin uile 'n am buillean uaithe-san a thainig g' ar saoradh o 'r n-aingidheachd uile, agus chum ar glanadh dha fhéin mar shluagh sònraichte, eudmhor airson dheagh oibre.

An uair a tha earrainn de 'n Bhiobull, rabhadh no gealladh air ionnsachadh òg, a' tighinn gu cuimhne a' pheacaich, agus a' cur crith air am measg a' pheacaidh; 'n uair a dh' éisdeas e searmoin dhíleas, 's am bheil a chor truagh fhéin air fhoillseachadh, agus Criosd agus a shlàinte ghlòrmhor, 'n an iomlanachd, 'n an saorsa, agus 'n am freagarrachd d' a chor air an sparradh air gu teann, gràdhach, chum gabhail ris air ball—is buillean iad sin, buillean labhar, air cridhe nan aindiadhach agus nan luchd-aideachaidh gun ghràs. Tha na h-uile focal-cronachaidh dìleas, mi-thaitneach, theagamh, aig an àm, ach a leantuinn ris a' choguis an deigh sin, 'n a bhuille eile. Tha na h-uile teachdaireachd-gràis a leughas sinn, na h-uile trachd a gheibh sinn ri taobh an rathaid, no a stigh air an dorus, 'n a bhuille eile o Chriosd.

Agus a rìs, tha Criosd a' bualadh le *'fhreasdal.* Am bheil thu a' cinneachadh 'n ad chrannchur? O dhuine gun ghràs, am bheil sochairean aimsireil agad—tigh, 'us bean, 'us clann, 'us cairdean: tròcairean air muin tròcairean, cupan a ruith thairis? Nach 'eil na trocairean sin 'n am buillean aig do chridhe, agus nach d' thug am maitheas ud uile fhathasd chum aithreachais thu? No am bheil thu a' tionndadh do bheannachdan uile chum mallachdan, le bhi 'deanamh meadhonan dhiubh air na h-uile smuain mu pheacadh, mu Chriosd, mu do staid neo-iompaichte, agus do chor siorruidh chur a á d' inntinn?

Tha e a' bualadh *le deuchainnibh.* Bha thu làn slàinte 'us saoibhreis. Thubhairt thu, "Anam', gabh fois; tha agad mòran de nithibh maithe air an tasgadh suas fa chomhair mòrain bhliadhnachan. Am measg do lànachd arain, agus do dhichuimhne air Dia, thug euslainte thu gu beul na h-uaighe. Sheirm am focal 'n ad chluasaibh, "'Amadain, air an oidhche so féin iarrar d' anam uait; an sin co dha a bhuineas na nithean sin a dh' ulluich thu?" Chuala tu am buille. Rinn thu ùrnuidh, agus gheall thu, na 'm bitheadh do bheatha air a caomhnadh, gu 'n tugadh tu do sheirbhis do Chriosd. An ann mar sin a rinn thu? No an ann a bha do mhaitheas mar neul maidne, na mar an driùchd moch, a shiùbhlas air falbh? Am bheil thusa am measg na muinntir a chunnaic "laithean na 's fearr?" Agus nach tug briseadh nan soithichean aimsireil thu a dh' ionnsuidh tobair nan uisgeachan beò?

An d' thàinig am bàs stigh do 'd fhardoch? A leughadair, an dilleachdan thu? Fhad 's a tha ar n-athair beò, tha sinn a ghnàth ullamh, air dhòigh no dòigh, a bhi a' meas gu 'm feum aon neach bàsachadh romhainn. Bheir ar ceud mhionaidean gun athair, mar a 's tric, leo faireachadh air aonaranachd agus air giorraid na beatha nach d' fhairich sinn roimhe. An d' aithnich thu sud? Is gann a thig buillean na 's cruaidhe a dh' ionnsuidh cridhe gun chùram na 'n uair a gheibh athair no màthair bàs. Agus mur fosgail sinn an uair a thig *e sin*, cha chluinn sinn gu bràth tuilleadh e. Cha-n 'eil againn ach aon athair no màthair gu 'n call.

An do chaill thu cuid de 'd chloinn? An d' thugadh miann do shùl uait le buille? No an do chuir bàs caraid no neach eòlaich gluasad ort? An do leugh thu 's na paipeirean gu 'n do mharbhadh fear dhiubh, na gu 'n do bhàthadh e, neach a chunnaic thu an là roimh sin air mhisge, no mi-onorach 'n a ghnothuch, no a' carnadh suas ionmhais thalmhaidh? Nach cuala tu am buille? Nach do sheirm am focal 'n ad choguis, "Ulluich chum coinneachadh ri'd Dhia!"

No am faca tu seudair sgiamhach a' tuiteam? An d' thugadh aon de na naoimh aosda air falbh o 'd thaobh,

neach aig an do chuir a ghiùlan naomh trioblaid ort, le bhi 'toirt ort 'fhaireachadh chum do dhìteadh, gu bheil an inntinn fheolmhor 'n a bàs, ach an inntinn spioradail 'n a beatha 'us 'n a siochainnt? Am bheil iad 'tighinn air ais ort *nis?*

A leughadair ionmhuinn, an d' thainig aon de na nithibh ud ort? Am bheil do choguis 'toirt buillean Chriosd iomadh uair aig do chridhe gu do chuimhne? Theagamh gur cuimhne leat 'n uair a bhuail e le tuilleadh agus 'fhirinn agus a fhreasdal? Chuala tu focal ann an searmoin, no chuimhnich thu earrainn de 'n Bhiobull. Chuala thu an ni ceudna roimhe gu tric gun ghluasad; nis rainig e thu mar shaighead; bha thu briste agus leaghta; rinn thu gal agus ùrnuidh, agus thubhairt thu gu 'm pilleadh tu ris an Tighearn. Bha Criosd, *le a Spiorad*, a' bualadh aig do chridhe. Bha an Spiorad naomh, gràdhach, sin a strì ri 'd anam. Ach cha b' àill leat. Dhùin thu an dorus 'n a aghaidh. Bhuair Sàtan, dh' fhàs do ghràdh fuar, chuir thu an aghaidh dearbhaidh, agus phill thu a dh' ionnsuidh an t-saoghail a ris.

A leughadair, ma tha thu fhathasd 'n ad pheacaidhean, ciod e a rinn thu? Chuir thu Criosd an suarachas. Nach d' rinn thu air mar a rinn Felics air Pol, "Imich romhad an tràth so; 'n uair 'bhitheas ùine agam cuiridh mi fios ort?" Chaidh bliadhna an deigh bliadhna thairis ort, agus fhuair iad thu gun toradh. Theagamh gu'n abair thu, "Is e mo rùn Criosd a ghabhail mu' m bàsaich mi." Am bheil thu a' ciallachadh, a charaid, gu 'm fuirich Tighearn na glòire riutsa, mar sheirbhiseach, gus am bi thu ullamh gu tighinn? Leugh Gnath i. 22–29.

Tha Criosd a' bualadh fhathasd. Tha e a' bualadh NIS. Tha e a' bualadh le 'fhocal, 's na h-uile firinn a chluinneas tu o 'n Bhiobull. Tha e a' bualadh le 'fhreasdal, le teachdair eile chur thugad, a' cur beatha 'us bàis romhad. O gu 'm bualadh e gu h-eifeachdach, le a Spiorad, aig iomadh cridhe far an tig an trachd so!

Am bheil thu ag ràdh "nach 'eil curam ort?" A leughadair, tha cùram air Criosd *do 'd thaobh-sa.* Agus cuimhnich, cha-n 'eil feum aig Criosd *ortsa* ach tha feum *agad-sa* airsan. Tha thu coltach ri muinntir Laodicea. Bha iadsan "coma." Thubhairt iad gu 'n robh iad beartach, 'us air fàs ann an saoibhreas, agus gun fheum aca air ni 's am bith, agus iad gun fhios aca mar a bha iad. Cha robh iadsan 'g a iarraidh-sa, ach bha esan 'g an iarraidhsan.

A leughadair, am bheil thu ag iarraidh slighe na beatha? Am bheil thu ag iarraidh Chriosd, "ag imeachd agus a' gul?" Nach 'eil e faisg ort? Ma tha thu ag radh, "*Oh na 'm bitheadh fhios agam c' àite am faighinn e!*"—is e so freagradh, "Feuch, tha mi a 'm sheasamh aig an dorus agus a' bualadh.

A chreidmhich! thusa aig am bheil cuimhne air a' bhualadh, agus fosgladh a' chridhe, agus na ceud aman 's an robh comunn milis agad ri Criosd, iarr gach la a ghabhail thugad mar Fhaidh, Shagart, agus Righ. Uachdranachd aig a' pheacadh ort. Dean faire agus ùrnuidh gus a' chrich; agus air dhuit buaidh fhaotainn troimh fhuil an Uain, saoraidh e thu o na h-uile dhroch obair, agus gleidhidh e thu chum a rioghachd neamhaidh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1871.

## DUNCHADH MATHANACH.



Bha Dunchadh Mathanach 'n a fhear-saothrachaidh a chuireadh le Tighearn an fhoghair a dh' ionnsuidh 'fhoghair féin. Tha a chorp 'n a luidhe ann an cladh Scàin, dlù do 'n lùchairt far am bitheadh seann righrean Albainn air an crùnadh, a' feitheamh ris an aiseirigh, agus ris a' chrùn a bheir am Breitheamh cothromach dha 's an là ud; agus cha-n ann dhàsan a mhàin, ach dhoibhsan uile mar an ceudna, leis an ionmhuinn a theachd-san. (2 Tim. iv. 8.) Air a' chlach-chuimhne tha e sgriobhta—

"Air a bhreith aig Hunduinn,
Nobh. 22mh., 1824.
Air a bhreith ris, Oct. 26mh., 1846.
Chaochail e, Sept. 16mh., 1869.

'Agus dealraidh iadsan a tha glic mar shoilleireachd nan speur; agus iadsan a thionndaidheas moran gu fireantachd mar na reultan fad saoghail nan saoghal.'" (Dan. xii. 3.)

'N uair 'bha e 'n a chlachair, agus is minig a labhair e mu 'n àm sin, ged a bha e gun ghràs, bha e cuimhneach air a mhàthair, a' toirt dhi a

thuarasadal an ceann gach seachduin. Bliadhnachan an deigh sud, air dha bhi 'labhairt aon là ri luchd-obair ann an Glascho, thug a ghràdh d'a mhàthair agus a gheur fhiosrachadh air a ràdh, "A ghillean, an aithne dhuibh fear 's am bith 'n 'ur measg nach 'eil gu maith d' a mhàthair? Seachnaibh a leithid sud a dh' fhear féineal; cha-n fhiach e earbsadh as." Le aghaidh leathann, agus e rud-eigin garbh o 'n leth mach, bha cridhe blàth aige, agus bha sealladh tlàth aige agus sùil chaoimhneil, a choisinn àite dha am measg choigreach.

Roimh e bhi air iompachadh, bha eagal tric air. Aon uair, 'us e a' sealltainn stigh air toll beag troimh dhorus tighe far an cual' 'e fuaim molaidh, bhuin sealladh air aghaidhean sona, agus an t-òran naomh—

"Is beannaicht' an sluagh a thuigeas fòs
An fhuaim 'tha aoibhneach àite,"

r'a chridhe, agus mhiannaich e bhi 'n am measg. Aig àm eile, dhuisg tiodhlacadh 'n a chridhe smuaintean uamhasach mu bhreitheanas ri theachd; agus a rìs, shuidhich samhladh beag simplidh a chleachd a mhàthair an smuain ud 'n a inntinn, nach do dhealaich ris, mu *mo-chriochnachd na bibhuantachd;* agus an uair a sheas e ri taobh uaighe fosgailte a pheathar caoimh Anna, sheinn fuaim na h-ùir' a tuiteam air a' chiste r'a choguis leis an aon fhocal ud, "*Bibhuantachd.*"

Cha robh searmonachadh an fhocail gun bhuaidh air. Bha saighead an deigh saighid mar so air an cur an sàs ann, agus dh' iarr e saorsainn an iomadh àite. Is ann mar a sheas e aon là aig ceann tigh 'athar, a' meadhrachadh aîr Eoin iii. 16, a thuit eallach a pheacaidh o' dhruim. "Cha b' urrainn mi," ars' esa, "cumail orm leis an aoibhneas." "Sheinn mi an t-òran nuadh, slainte troimh fhuil an Uain. Bha na neamhan fhéin mar gu' m bitheadh iad air an còmhdach le glòire. Dh' fhairich mi sìth a' pheacaich a fhuair maitheanas. Gidheadh cha robh focal agam mu mo thearnadh; cha-n fhaca mi ach pearsa Chriosd, agus ghuil mi airson mo pheacaidh a cheangail ris a chrann-ceusaidh e; agus b 'e deòir an fhior aithreachais a bh' ann. *Roimh sud, chuir mi suas aithreachas mar chìs eadar mi agus an crann-ceusaidh; a nis, thainig e gu saor mar an deur a shil an creidimh.* Dh' fhairich mi gu 'n deachaidh mi seachad o bhàs gu beatha—gu'n deachaidh na seann nithean seachad, agus gu'n robh na h-uile ni air fàs nuadh." B' iongantach leis gu 'm bu cheap-tuislidh dha simplidheachd na slighe. Chunnaic e nis na h-uile ni cho soilleir, gu 'n robh fadachd air a dhol g'a innseadh do 'n t-saoghal uile. Dh' fhairich e mar gu 'm b' urrainn e buaidh fhaotainn air an fheadhain a b' ana-creidmhiche agus 'bu chruaidhe, agus ged a thachradh mìle Manasseh ris gu'm b' urrainn e 'radh riu, "Tha àite ann fhathasd." "Chaidh mi do na h-uile àite ag innseadh mo sgeil aoibhnich. Bha cuid de na naoimh a bha mar gu 'm bitheadh iad amharusach uime. Bha cuid eile cosmhuil ris a bhràthair bu shine, leis nach bu toil 'an ceòl agus an dannsa.' Cha d fhàg iad tigh an Athar riamh. Cha robh iad riamh tinn leis a' pheacadh, agus cha d' aithnich iad bhi air an leigheas; cha deachaidh laogh biadhta a mharbhadh dhoibhsan. Dh' earalaich iad sin mi an aghaidh bhi ro eudmhor, agus chomhairlich iad dhomh bhi glic. Thubhairt neach eile 'gu'm bu mhòr m' fheum air ioraslachd.' Ach chaidh mise air m' adhart a' seinn m' òrain. Ghabh urnuidh àite a' mholaidh, agus oidhche 'us là fad thri laithean, lean mi air Dia a mholadh airson 'a thiodhlaic dolabhairt.' Dh' iarr mi bàsachadh chum nach peacaichinn na 's mo', agus chum gu 'm faighinn aithne na 's iomlaine air airde, agus doimhne, agus faide, agus leud a' ghràidh sin (a dh' aithnich mi nis) a tha 'dol thar gach uile eolais."

Fhuair a Bhan-diuc Gordoin naomh, uasal, annsan a nis an dearbh dhuine bha i ag iarraidh mar shoisgeulaiche. Thug e e fhéin gu toileach do'n obair, a' caitheamh air uairibh sé uairean deug

's an là rithe; oir bha neart a chuirp mòr. Bha cuid de na cathaibh a 's goirte aige ri daoinibh air an robh "mòran de dhreach an aideachaidh," air dhoibh an t-eòlas agus an doigh bhi aca, ach iad a bhi a dh' easbhuidh air beatha agus cumhachd na diadhachd. Is minig a chaidh 'fheuchainn gu goirt le mealladh-dòchais. "Chunnaic mi coslas gluasaid air cuid, ach an ceann ùine ghoirid dh' fhalbh iad buileach. Chabhair mi ann an anam gràsmhor a chur ceum suas air an fhàradh, agus 'n uair a phill mi, bha e deich ceuman air ais a rìs. Is e an ni a dh' iarr mi 's a ghuidh mi *iompachadh chum Dhé;* agus thainig earbsa no dòchas 's am bith a bh' agam a thaobh sin o'n fhìrinn gun "oibrich e an ni a tha maith 'n a shùilibh, agus gu 'n gairm e an neach a 's àill leis." Air dha a chluinntinn gu 'n robh seann inneal-clobhualaidh r'a reic, cheannaich e e, agus air dha sgriobhadh air, "*Airson Dhia agus shiorruidheachd*," dh' ionnsaich e an clobhualadh, agus bha e comasach, an ùine ghoirid, air trachdan a chur a mach. Chuir so dealbh àraidh air na rinn e, agus threòraich e e a dh' ionnsuidh cur a mach, "*Teachdair na Trocair*," a dh' aidicheadh gu mòr le Dia, o mhios gu mios, mar mheadhon air anaman a dhùsgadh.

'S a bhliadhna 1854, air dha bhi air iarraidh air dol a dh' ionnsuidh a Chrimea chum saothrachadh mar shoisgeulaiche am measg nan saighdearan, ghabh e an tairgse gu deònach. Is iomadh saighdear leonta, tinn, a shaoir e, a' doirteadh 'n a anam aig an am cheudna an fhìrinn mun "*t-Siorruidheachd*" agus mu "*Fhuil an Uain;*" agus is toileach a bha e air iomadh deuchainn fhulang air an sgàth. Leis a bheagan a fhuair e diadhaidh dhiubh, choimhid e coinneamh-ùrnuidh. Aon là, air dha fhéin agus searsant diadhaidh a dhol do dh' aite uaigneach, chum leughadh an fhocail agus ùrnuidh, thuit slige o ghunna aig an cosaibh. Dh' éirich iad agus theich iad gu àite eile. Ach an sin thuit slige eile a thug crith air an talamh. "Coma leinn," ars' an saighdear, "cha-n 'eil ann ach Satan a' feuchainn ri 'r toilinntinn a mhilleadh oirnn; leanamaid air adhart." Cho luath 's a thòisich iad, thuit peilear mòr, da phunnd deug thar fhichead de chudthrom, dlù dhoibh. Leum an soisgeulaiche suas; ach chuir an saighdear teicheadh air 'eagal leis na briathran 'aithris—

"Saighead cha bhuail i thu gu bràth,
Mar fhaic sin iomchaidh Dia a ghràidh."

Bha taobh mhòr aige ri daoinibh na h-armailte Eadailtich; agus air dha a chreidsinn gu 'm faodadh Dia aon earrainn a bheannachadh cho maith ri mìle, dh' ionnsuich e air a mheadhair o'n Bhiobull Eadailteach an Soisgeul ann am beagan bhriathran mar a tha e ann an Eoin iii. 16, "*Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal*," &c., agus chaidh e o bhuidhinn gu buidhinn leis an teachdaireachd ud. Dh' fhosgail a nadur, caoimhneil, saor, agus a chridhe blàth, dorus d'a fhéin agus d'a theachdaireachd 's na h-uile àite.

A' pilltinn dhathigh, shaothraich e gun sgìos. Rainig *Teachdair na Trocair* air 32,000 bhi air an craobh-sgaoileadh gach mios, agus is minig a chuala e mu bheannachdan a shealbhaicheadh troimhe. Labhair baintighearn Shasunnach á Constantinople, coigreach á Craoibh, buachaill rí taobh an rathaid, gach aon diubh mu shlàinte a rainig orra troimh an leabhran ud.

Troimh Shiorramachd Bhainbh, agus ann am bailtibh mar Dhundé, bha toradh mòr air a shaothair. Cha robh saorsainn na 's mò aige na 'n uair a labhair e mach air an fhaiche no air an t-sràid. Aig feillibh nan seirbhiseach an Siorramachd Abaireadhain, 's a bhliadhna 1862, theagaisg e mìltean agus bha cuid air an dùsgadh. *Bibhuantachd! Bibhuantachd!* tha anaman a bàsachadh, b' e sin a ghlaodh, agus cha bu lugha na sin, "*Criosd lán do pheacaich falamh.*" Bha an earrainn ud ro thaitneach leis, "Tha an duine so a' gabhail pheacach d' a ionnsuidh;"

agus an sin le mòr bhlàthas dh' fhoillsicheadh e gràdh, truas, caoimhneas an Tighearn' Iosa, ag iomradh air ciont' agus truaillidheachd a' pheacaich, droch coguis agus cridhe coirbte. Agus cha do dhearmaid e, aig an àm cheudna an leigheas da-fhillte a dheanamh aithnichte, eadhon fuil Chriosd, agus oibreachach éifeachdach an Spioraid Naoimh. Theireadh e, "Sin am peacach agus so an fhuil. Is i a' cheisd ciamar bheirear gu chéile iad? Is e am freagradh, "Leis an Spiorad Naomh; is esan a mhàin a 's urrainn."

Aon uair, air dha sgriobhadh sgannallach fhaicinn mu 'thimchioll féin ann am Paipeir-naigheachd, thubhairt e, "A dhuine, is maith leam beagan salchair bhi air a thilgeadh orm air sgath mo mhaighistir ionmhuinn. Tha mi 'creidsinn gu 'n crathadh Gabriel làmh rium agus gu 'n abradh e, 'Cha robh a leithid sud a dh' onoir riamh agam.'" Thubhairt boirionnach uasal ris, a' magadh, "Ciamar tha 'leithid a dheuchainnean agaibhse, a mhuinntir dhiadhaidh, thar càch?" "Tha," ars' esan, "a chionn gu bheil *an ifrionn* uile acasan an so, mar a tha *'ur flaitheanas* agaibhse. Ach an uair a theid a' mhuinntir shaorta stigh do 'n sonas siorruidh, toisichidh agaibhse 'ur dòruinn bibhuan."

Uair 'us e a' teagasg ann am baile mu thuath, o 'n earrainn, "Feuch! tha e 'teachd le neulaibh, agus chì gach sùil e," thubhairt fear-fochaid le tàire, "Seadh, ach c' uine a thig e?" Thog Dunchadh Mathanach air ball am Biobull 'n a làimh, agus ag amharc timchioll air an t-sluagh, thubhairt e riu gu sòlamach, "A chairdean, is iongantach an leabhar so. Dh' innis e o cheann ochd ceud deug bliadhna, Gu 'n tig anns na laithibh deireannach luchd-fochaid, ag imeachd a réir an anamiann féin, agus ag ràdh, 'C' ait am bheil gealladh a theachd?' (2 Pead. iii. 3, 4.) Tha mi a' cur fiannis oirbh nach do choimhlionadh an fhaidhdearachd so an diugh? Ciod e 'ur barail? Nach 'eil am Biobull fior? An ti 'tha ri theachd, thig e, 'us cha dean e moille." Theich am fear-fochaid.

Bha uair a bhàis làn de shòlas an Spioraid Naoimh. Air aon de na h-oidhchibh mu dheireadh a bha e air thalamh, cha-n fhuilingeadh e an seòmar a bhi dorch. "Beothaichibh na h-uile solus, agus na bitheadh an seòmar mar uaigh;" oir is e uair beatha agus cha-n e uair bàis a bh' ann dasan; 'n a uair aoibhneis agus buaidhe, agus cha-n e uair bròin agus doilgheis.

Bha e 'n a chleachdadh aige air a leabaidh a bhi a sgriobhadh fhirinne mòra air criomain chairt, a ghlacadh an t-sùil air ball, leis cho mòr 's a bha na litrichean. Seallaibh ri aon dhiubh.—A leughadair! bitheadh e 'na theachdaireachd-bàis o Dhunchadh Mathanach *dhuitse.*

"*Tha*

DIA ANN

*A tha 'g ad fhaicinn!*

MIONAID

*A tha 'teicheadh uait!*

SIORRUIDHEACHD

*A tha 'feitheamh ort!*

A LEUGHADAIR,

*C' àite an caith thu do Bhibhuantachd?*

*Ann an Neamh, no ann an Ifrinn?*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN FHOGHAIR, 1871.

## THIG!




Thig! Is tric tha Dia a' cleachdadh an fhocail so ri daoinibh. Cha-n 'eil focal na's luachmhoire ann. Is e gu cinnteach *focal* an t-soisgeil. Tha e a' mìneachadh an fhocail "creid," agus tha e a' filleadh tuilleadh ann. Cha mhòr nach fhaighear Dia ag ràdh air na h-uile duilleag de'n Bhiobull, Thig, thig, thig!

Tha thu ag iarraidh air leanabh dol a dh' ionnsuidh 'athar—tha amharus air; ach ma dh' fhosglas 'athair a dha ghairdean, agus gu'n abair e, *thig*, tha an leanabh a' ruith d'a ionnsuidh. Is ann mar so tha Dia do'd thaobh-sa, a leughadair; an e sud d'ùmhlachd-sa dhàsan, agus d' earbsa as? *Rach*, is fuar am focal sin; *thig*, is e sin focal an iarrtuis bhlàtha. Tha a' cheud fhear a' seòladh le 'mheur; tha am fear eile a' fosgladh a ghairdeanan. Tha an t-aon fhear ag amharc 's ag àithneadh; tha am fear eile ag amharc le truas, agus tha deòir 'n a shùilibh. Their daoine, Rach; is e their Dia, Thig.

Ma their Criosduidh, Thig, is e a's ciall da, thig *air d'adhart,*—thig *leam*

'us cha-n e thig *thugam.* No ma dh' iarras e ort thighinn d'a ionnsuidh, cha-n ann chum fuireach an sin, ach chum do theòrachadh far an gabh thu còmhnuidh gu bràth. Cha-n urrainn ach Dia a ràdh, Thig agus *gabh fois.*

"Thigibh agus eisdibh, sibhse uile air am bheil eagal Dhé, agus innsibh mi dhuibh ciod a rinn e airson m' anama." Tha sin gu maith, ach is e so a 's fearr: Thigibh, agus pilleamaid *chum an Tighearna.* Agus is e am focal so o bheul an Tighearna a 's fearr uile, "Thigibh do' m ionnsuidh-se."

I. Thig,—C'àite? is e sin a' cheud cheisd. A leughadair, tha guthan eile a tha 'g ràdh riut, Thig, a thuilleadh air guth Dhé, agus guth a' phobuill. Theagamh gu bheil thu ann an amharus leo. "*C'àite an tig mi?* tha thu ag ràdh; *their neach, 'Feuch an so,' agus neach eile, 'Feuch an sud, agus cha-n urrainn mi 'innseadh co dhiubh tha ceart.*" Ach, gu cinnteach, a leughadair ionmhuinn, is léir dhuit nach urrainn e bhi clì thighinn a dh' ionnsuidh Dhe. Faodaidh leanabh a thuigsinn gu bheil *an t-slighe sin*, co dhiubh, ceart. Cha-n eil àite amharuis ann, ma ta; oir cha-n urrainn thu bhi an amharus nach 'eil Dia 'g ad ghairm agus toileach gabhail riut.

Tha an saoghal ag ràdh, Thig. Am bheil an aon chinnteas agad mu'n t-slighe sin? Tha a' chuideachd 'g ad ghairm; tha a thoilinnteanan 'g ad bhreugadh; tha an onoir a bheir e 'g ad tharruing; agus tha buaidh tarruing air a shaoibhreas. Tha na guthan saoghalt' ud a' gairm le tuilleadh impidh o àm gu àm, mar a tha Dia an uair a their e, Thig, *seadh thig!* Ach co a chuireadh an còir-san air ùmhlachd an coimeas r'a chòir-sa?

Tha ana-miannan agus an-tograidhean gun àireimh ag ràdh riut, Thig,—smuaintean diomhair agus iarrtusan feòlmhor a bheir crith ort a chionn iad bhi agad, ach aig am bheil 'leithid a chumhachd gur gann is urrainn thu dealachadh riu. Oh, ciod e an truaigh a tha 'n a luidhe ann am beul salach an cuiridh! Lean iad agus "gabhaidh do cheuman greim air ifrinn."

Tha an diabhul ag ràdh, Thig, le iomadh guth atharrais. "Cha-n fhaigh sibh bàs," tha e ag ràdh, a gabhail thuige briathran Dhé. Nis, a leughadair, is fearr an fhirinn a leantuinn na 'n ni nach 'eil ach 'n a atharrais oirre. Ciamar a dh' earbadh tusa as an Diabhul an uair nach urrainn e earbsadh as fhéin? Cha-n ann 'n a chruth fhéin, ach mar a 's trice ann an cruth Dhé a thig e 's a their e, Thig. Is ann o Dhia tha e 'toirt a gheallaidhean an iosaid, mar an ceudna, agus is diomhain an coimhlionadh iarraidh ach uaith-san a thug iad air tùs. Tha cuireadh Dhé, Thig, a' tighinn le guth atharrais o'n t-slochd. Oh, cia mòran a 's fearr a tha e an guth o shuas a fhreagairt na'n guth o shios!

Thig, seadh thig *an so*, deir Dia. "*C'àite? A dh' ionnsuidh caithir a naomhachd? Cha-n fhuiling mo pheacadh an solus sin—tha fuath aige dha.*" Seadh, a pheacaich, mar a tha fuath aig leanabh tinn do 'n deoch-leigheis. Thig, a dh'aindheoin sin. Tha leigheas aig an t-solus sin, ann a sgiathaibh. "*Ach nach 'eil Dia'n a theine millteach?* A mhàin dhoibh-san a theicheas uaithe. *Ach nach 'eil an Lagh 's an t-slighe le claidheamh 'n a làimh?* A mhàin ma 's ann a dh'ionnsuidh an lagh' a thig thu; ach ma thig thu chum Dhé, tha an claidheamh 'dol 's an truaill, agus tha 'fhearg air a pilltinn air falbh. *Ach, fearg Dhé?* Cha-n aithnich thu gu bràth i, ma thig thu le earbsa á 'fhocal. Eadhon ged a shaoileadh tu gu'n robh e feargach, thig, le inntinn an neach thearuinte ud a thubhairt, "Ged mharbhadh e mi, gidheadh earbaidh mi as." Ach tha Dia ag iarraidh ort a thighinn, cha-n ann chum do bheatha thoirt uait, ach' chum a teàrnadh. Is e a rabhadh dhuit a ghnàth, "C'uime a bhàsaicheadh tu?"

II. Is i an ath cheisd—Ciamar? *Cia an t-slighe air an tig sinn chum Dhé?* Trid Iosa Criosd. "Is mise an t-slighe," tha e ag ràdh; "cha tig aon

neach chnm an Athar ach tromham-sa." Creid ann mar Mhac Dhé 's an fheòil; 'n a bhàs mar iobairt airson peacaidh; 'n a aiseirigh, agus 'n a ardachadh, mar urras gu'n gabhar riut, ma *thig* thu chum Dhé ann an earbsa asda. Is e so an t-slighe a dh' àithn Dia chum gu 'n tigeamaid dlù dha troimhe. Cha-n 'eil slighe eile ann duit, a leughadair. Faodaidh tu oidhirp a thoirt air slighe eile; ach mar a dh' éirich dhoibhsan a thug oidhirp air neamh a ruighinn air tùr Bhàbeil, cha teid leat.

Thig troimh Chriosd *direach mar a tha thu.* Na tagair ni air bith ach a thoillteanas. Cuir do chùis uile 'n a làimh, agus earb á 'eadarghuidhe. Thig gun aon tagradh air bhonn do chuid féin, oir cha n 'eil aon ni maith agad. Thig, a' cur e arbs' as ann an ainm Chriosd, agus air bhonn 'iobairt-réite. Dean e le simplidheachd leinibh. "Air an doigh so deanaibh-se ùrnuidh." Is ann mar so a bheirear ùmhlachd do chuiridhean lionmhor Dhe, "Thig, seadh thig."

III. Is i an ath cheisd—thig, CARSON? Airson tròcair a bheir maitheanas peacaidh. "Tha maitheanas aigesan." Ann ad pheacaidhean uile thug thu oilbheum *dhasan.* Faodaidh tu le firinn briathran an t-salmadair a ghabhail air do bhilibh, agus a ràdh, "'N-ad aghaidh-sa, n' ad aghaidh-sa a mhàin, pheacaich mi." Is ann do Dhia fein a dh' fheumas cunntas bhi air a thabhairt, agus uaith-san a mhàin a dh'fheumas maitheanas bhi air iarraidh. "A Dhia, dean tròcair ormsa tha 'n am pheacach!" Is ann mar so a mhàin a gheibhear agus a ghleidhear deagh choguis. Agus gun sin cha-n 'eil toilinntinn ann am bhi beò nis, agus tha truaigh shiorruidh a' leantuinn air taobh thall na h-uaighe. Gun mhaitheanas, cha dean cuideachd, saoibhreas, agus toilinntinn an t-saoghail ach do thruaigh a mheudachadh. Ach carson a dh'iarradh tu sìth *an sin,* agus Dia ag ràdh, "Thig"? Bu mhaith leis do shaoradh o'd uallach—cha-n urrainn ach e fhéin a dheanamh—agus mar is truime e, is ann is ullamh a tha e air furtachd ort. Tha a mhaitheanas saor agus iomlan. Cha-n 'eil prìs air iarraidh, oir phaigheadh i—phaigheadh uile i—le fuil Chriosd. Ma thig thu le dad de'd chuid féin mar phrìs, cha leig an dorus cumhann stigh thu. Thig, seadh thig, cia b'e leis an àill, agus gabh uisge na beatha *gu saor.*

Ciod airson an tig mi? Airson gràs chum cabhar,—airson beothachadh agus athnuadhachadh an Spioraid Naoimh. Is esan Dia na tròcair agus nan uile ghràs. A thràill sgìth an diabhuil, thig airson saorsainn; aoin leonta, lag, thig airson neirt, thusa tha ri bròn, thig airson sòlais. Is esan Dia an uile sholais, agus annsan tha aoibhneas gun chrich. Agus thusa, a Chriosduidh thuirsich, a' cogadh ri peacadh gun a bhi buadhachadh, glac misneach agus *thig.* Bitheadh am focal sin o Dhia mar chlaidheamh an Spioraid agad leis an coinnich thu do nàmhad. Tha cumhachd gu leòr aige, ma chleachdas tusa gu ceart e. Thigibh, sibhse a luchd-amharuis; a naoimh eagallach, lag-lamhach, lag-ghlùnach, air bheag misnich. "O thusa fo thrioblaid, air do luasgadh leis an doinionn, agus gun sòlas," tréig do dhìdean feallsa, agus thig chum Dhé, aig am bheil gràs nach fàilnich agus a tha uile-fhoghainteach dhuitse. A mhàin thig, agus cuidichidh e leat anns na h-uile ni ach far am bi am peacadh,—ni e comasach thu air creidsinn, air ùrnuidh a dheanamh, air gràdhachadh, air ùmhlachd a thabhairt,—air greimeachadh fhathasd, air dòchas fhathasd, air feitheamh fhathasd, air leantuinn fhathasd, air fulang fhathasd, air aoibhneas a dheanamh a ghnàth. Thigibh, gach seorsa de Chriosduidhean agus de pheacaich! Tha crùn beannachaidh dhoibh-san leis an àill. A leughadair, tha e ann dhuitse, ma ghabhas tu e.

IV. Is i an ath cheisd—CIOD AN T-AOBHAR AIRSON TIGHINN? Is e aon aobhar, GAIRM DHE, agus is aobhar eile d'fheum féin. Tha leanabh a'

faicinn cùram air a phàranta, chì e na gairdeanan sìnte mach, agus cluinnidh e a' ghairm uair 'us uair, Thig, thig! Cia h-eudmhor, gràdhach, leanmhuinneach, 's a tha Dia 'n a ghairmibh! Is éigin gu bheil cunnart ann am bhi dealaichte uaith-san. Chi esan e fa chomhar an duine stroigheil air slighe na truaighe—airson am bheil a chridhe athaireil ag iarraidh tearnaidh—agus a ghuth a' tagradh gu caomh, Pill, pill! Thig, seadh thig! Pillibh, pillibh! C'uime bhàsaicheadh sibh?

An éigin gu 'm bi a ghràdh 's a thruas gun éifeachd agadsa, a leughadair.

Is aobhar eile airson tighinn, D' uireasbhuidh fein. Cha-n fhaod a bhi nach d' fhairich thu gu bheil feum agad air Dia. An urrainn thu anail a tharruing as 'eugmhais? Itheadh, òl, codal, smuaineachadh, bruidheann, coiseachd, as 'eugmhais. Tha thu fo fhiachaibh dhasan airson uile shochairean agus sholasan na beatha-sa. Ma tha esan 'toirt na h-uiread duit, agus gu bheil tlachd agad ann, carson nach gabhadh tu tuilleadh chum an tuilleadh tlachd a bhi agad? Tha e a' tagradh riut a thighinn, chum agus gu'n toir e dhuit *mu choinnimh d' uireasbhuidh uile* "réir a shaoibhreis ann an glòir trid Iosa Criosd." Smuainich air d' fheum mar pheacach. Tombais e le luach fola Chriosd, a dhòrtadh air a shon, agus le tiodhlac an Spioraid Naoimh a fhuaireadh agus a thairgeadh, a tha 'feitheamh chum dùsgadh, dearbhadh, athnuadhachadh, agus naomhachadh. Agus aobhar agus na's mò, ma smuainicheas tu mar a thig d'uireasbhuidh mu 'd choinnimh 'n ad uair dheireannaich, 'n uair a thréigeas an saoghal thu, agus a chi thu siorruidheachd gun Dia romhad. Ciamar a chureadh d' anail mu dheireadh an ceill e?

V. Is i a' cheisd mu dheireadh, a' cheisd a 's mò—*Thig*—C'uine? Ma tha aon fhocal' tha Dia a' cleachdadh 's a' Bhiobull, is e am focal ud *nis*. Thig *a nis*. "*Nis* an t-àm taitneach; feuch *nis* là na slainte." Cha-n eil àm iomchuidh eile ann.

A leughadair gun ghràs, tha am bàs cho faisg ris an ath mhionaid, fad latha do bheatha. Smuainich ort fhéin a ghnàth *air bile na craig' ud*, agus chi thu cudthrom cuiridh Dhé, Thig *a nis*. Tha do chor na 's uamhasaiche na cor an neach a tha an cunnart dol leis a' chraig. Tha cunnart ann do'd anam. Faodaidh esan stad mar a tha e, gun dol ceum na 's fhaide; ach feumaidh tusa dol air adhart le deòin no dh' aindheoin, agus mur pillear thu gu Dia, faodaidh tu tuiteam sios uair air bith a dh' ionnsuidh truaighe bhibhuain o nach 'eil pilleadh. *Stad aig na briathraibh so, agus cnuasaich iad.*

*A nis*, aig an dearbh àm, a leughadair, pill gu Dia, agus éireadh do spiorad suas le simplidheachd, eud, earbsa leinibh, agus abair, "'Athair, pheacaich mi! Ach tha thusa 'g am ghairm, agus feuch tha mi 'tighinn, tha mi 'tighinn! Annam fhéin 'dòruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd' tha mi 'tighinn thugad airson éideadh Chriosd, agus airson soluis, agus saoibhreis, agus slàinte, agus sonais: thugad-sa nach do chuir an t-uireasbhuidheach riamh falamh air falbh, a shàsuicheas an t-anam ciocrach, agus a lionas an t-anam ocrach le maitheas. Is tu mo chuibhrionn nis agus gu siorruidh. Amen. (Luc. xv. 11–35.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1871.

## "IS E SO BHA UAM."



Dh' fhoighnich Innseanach air oirthir Mhalabar, aig an deachaidh a choguis a dhùsgadh, de dh' iomadh Facir, no sagart Innseanach, ciamar a dheanadh e réite ri Dia airson a pheacaidhean. Thubhairt iad uile gu'm b' ann le bhi 'claoidheadh 's a' caitheamh a chuirp a ghabhadh a chiont' a ghlanadh as; ach b'e an seòladh àraidh a fhuair e, na leanas :—

"Is éigin duit," ars' am Facir, "iomadh dealg iaruinn gun a bhi ro gheur, a chur troimh bhoinn do dhà bhròig; agus annta sin is éigin duit do chosan a chur rùisgte, agus coiseachd a dh' ionnsuidh an àite naoimh, aig màthair-uisge na h-aimhne Godabheri (mu thimchioll 480 mile). Ma 's e 'us troimh call fola, no laigse cuirp, gu bheil thu gun chomas dol air adhart, faodaidh tu tàmh, agus fuireach ri leigheas agus neart. An uair a ghiùlain thu do pheanas, faodaidh tu bhi an dòchas gu 'm bi d' anam air a ghlanadh."

Bha iarrtus aig an Innseanach bhochd an deigh slàinte 'anama; agus uamhasach 'us mar a bha am peanas

cha do dhiùlt e uair 'fhulang, ach dh' fhalbh e air ball air a thurus goirt. Mu dheireadh, cha b' urrainn e dol na b' fhaide; agus ged bu leisg leis stad ann an obair cho mòr, dh' fhairich e gu'm b' éigin da tàmh fo fhasgath craoibhe mòire bhainiain, a bha an sin.

Thachair gu 'n robh soisgeulaiche Criosduidh dlù do 'n àite; agus fo fhasgath na dearbh chraoibhe ud b' àbhaisd da seasamh, agus briathran na beatha a shearmonachadh, 'n an cainnt féin, dhoibhsan uile a dh 'éisdeadh. Cha robh am fear-turuis bochd, leonta, fad an sud 'n uair a thàinig an soisgeulaiche gu a dhleasdanas a choimhlionadh. Glaodh e "*Glanaidh fuil Iosa Criosd, mic Dhé, o na h-uile peacadh.*" (1 Eoin i. 7.) Thòisich e air innseadh ciod e peacadh am fianuis Dhé; chuir e fianuis air coguisibh dhaoine, agus chathaich e orra gu 'm bu pheacaich iad; dh' fheuch e ciod e cho diomhain 's a tha e bhi meas gu 'n tearuinn daoine iad fhéin le 'n deanadas no 'm fulangas féin; agas dh' fheuch e an sin lànachd agas freagarrachd dòigh-tearnaidh Dhé trid dortadh fola 'Aon-ghin Mhic ionmhuinn féin.

Rainig na briathran aoibhneach ud cluasan an duine bhochd o Mhalabar, mar uisge air fearann tartmhor. Dh' òl e stigh na h-uile focal; agus mu dheireadh, a' spionadh dheth na brògan le 'm bioraibh goirt, leum e suas, agus dh' éigh e le gairdeachas, "Is e so bha uam! Is e so an ni a dh' fhoghnas dhomhsa!" Lean e an soisgeulaiche dhathigh; ghabh e ris an fhocal, agus chreid e ann; agus bha e o sin a mach 'n a fhianuis bheò air gun glan fuil Iosa Criosd de rìreadh o na h-uile peacadh; gu'n do ghlan i *esan*.

A charaid ionmhuinn, cia b'e thu a tha 'leughadh nan duilleagan so, na smuainich, a chionn gu 'n robh an duine bochd air am bheil mi a' bruidheann 'n a fhear-iodhoil-adhraidh de na Cinnich, gu 'n robh na 's mò dh' fheum aige air slàinte na th' agadsa. Bha e 'n a pheacach mòr gun amharus, ach theagamh nach robh e ceum na 's mò na thusa. Seadh, faodaidh e bhi gur tu a 's ciontaiche a tha am fianuis Dhé, a chionn gu 'n robh tuilleadh soluis agad. Chuala no leugh thusa am Biobull, ni a 's e focal Dhé. Chuala tusa an soisgeul, no bha cothrom agad air a chluinntinn, ni is e teachdaireachd gràidh agus tròcair Dhé dhuitse; bha coimhearsnaich dhiadhaidh agad, a bha toileach air slighe na slainte 'nochdadh dhuit.

Ach, a dh' aindheoin air na sochairean ud, tha thu, faodaidh bhi, fhathasd gun Chriosd. Ma tha, tha thu fo fheirg Dhé air a foillseachadh air dhoigh sholamaich, oir an neach nach creid tha e *air a dhìteadh cheana* (Eoin iii. 18); agus nach saoil thu gu 'n antromaich na sochairean sin uile do dhìteadh? Ni iad sin, gu mòr;—co diubh is e sin do bharailse no nach e.

An d' thugadh riamh thu gu éigheach, ann an amhghar anama,—"*Ciod a ni mi chum 'us gu 'n tearnar mi?*" Theagamh nach d' fhairich thu riamh cudthrom do thearnaidh no do dhìtidh cho mòr 'us gu 'n cailleadh tu bhi a mach a' spaidsearachd air feasgair samhraidh, no gu 'm fuilingeadh tu gaoth 'us fuachd a gheamhraidh air sgáth an soisgeul éisdeachd; ach bha an t-Innseanach bochd ud toileach, air sgàth 'anama, a chosan ruisgte a reubadh le iomadh ceud mìle a choiseachd air dealgaibh, fo ghréin theith! Nach éirich a chuidse treibhdhireas agus féin-aicheamh suas ann am breitheanas chum thusa dhìteadh?

Ach am pian a dh' fhuiling e le a làn thoil féin, cha do riaraich e a choguis. Dh 'fhuiling e e, a chionn 'us nach b' aithne dha ni eile. Ach cha d' fhuair a chridhe fois,—cha b' urrainn e 'fhaicinn gu 'n robh a' chuis ceart; agus ghabh e le aoibhneas ris "an t-slighe a b' fhearr," cho luath 's a chuireadh roimhe i. Agus tha thusa a' faotainn rabhaidh chudthromaich, a charaid gun ghràs, nach dean aon ni a ni thu riarachadh airson aon pheacaidh.

Faodaidh tu dol do 'n eisdeachd; faodaidh tu suidhe sios aig bord an Tighearna; faodaidh tu teagasg 's an sgoil Shàbaid; faodaidh tu d' airgiod a thoirt do dheagh aobharaibh; faodaidh tu airgiod a thional airson craobhsgaoileadh na t-soisgeil; ach *mur do ghabh thu riamh ri fuil Chriosd air do shon fhéin, chum do ghlanadh o chionta*, cha mhò ni iad sud de mhaith dhuit na na deilg ann am brògaibh an Innseanaich.

Am bheil sin 'n a radh cruaidh dhuit. Tha e air a stéidheachadh air "briathraibh fior Dhé." An taitinn na h-oibre follaiseach ud ris-sa, an uair a tha do chridhe uile agus d' inntinn fo bhuaidh Shatain, agus an droch shaoghail so? Tha Dia a' foighneachd,—"Ciod e 'ur barail-se mu Chriosd?" Cha-n 'eil sibhse 'cur meas *air-san*; agus cha-n 'eil Dia 'cur meas *oirbhse.*

Seadh tha e a' smuaineachadh oirbh. Tha le truas. Tha e 'g ar faicinn dol sios chum bàis shiorruidh; agus tha e a' foillseachadh dhuibh Criosd a Mhic ionmhuinn, a thug e seachad mar iobairt airson pheacach. D' ur n-ionnsuidh-sa ma ra dh' ionnsuidh nan cinneach bochda tha an teachdaireachd a' tighinn—"Glanaidh fuil Iosa Criosd, a Mhic, sinn o na h-uile peacadh;"—o *na h-uile* peacadh; O NA H-UILE! peacadh, an ni nach b' urrainn d' uile dheagh oibre a dheanamh. Glanaidh i gu firinneach an sin, air ball, iadsan uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san. Cha-n iarr obair chriochnaichte Chriosd ni air bith de 'd chuidse gu bhi air a chur rithe; ma dh' fheuchas tu ris, millidh tu an leigheas, agus cha fhreagair e a chrioch. Cha ghabh e air a mhàin a bhi 'lionadh suas uireasbhuidhean do chuid-se deanadais. Cha ghabh Dia 's a' cheud àite ris "a chuid a 's fearr" agadsa, a' cur ris an sin de chuid Chriosd na ni coimhlionta e. Oh, cha ghabh! Ma theid do theàrnadh idir, is ann mar chaidh an t-Innseanach bochd a thearnadh:—thilg e na brògan uaith 'n uair a fhuair e fuil Chriosd;—air an dòigh cheudna tilg thusa uait d' earbs' a d' oibribh féin, agus dean greim air Iosa.

"Cha chabhar am peacach truagh ach Iosa."

Agus a nis, theagamh, a' meadhrachadh air na leugh thu, foighnich, *Ciod e sin a bhi creidsinn?* Feuchamaid, gus implidh, a' cheisd a fhreagairt.

Tha thu ag radh, "Creid agus tearnar thu;" ars' duine uasal eireachdail, mu mheadhon aois, air carbad an rathad-iaruinn, do 'n d' thug mi trachd aon là mar a thug mi do chàch. "Tha an trachd agad ag radh gu 'm bi iadsan a chreideas anns an Tighearn Iosa Criosd gu cinnteach air an tearnadh; gu bheil iadsan uile a ghabhas ris trid creidimh air am breith o Dhia, agus mar sin air an aonadh ri Mac Dhé."

Nach 'eil thu fhéin a' creidsinn sin? ars' mise.

"Is minig a smuainich mi air a' cheisd le dùrachd," ars' esan a' freagradh, "ach cha-n urrainn mi a tuigsinn. Ma tha e air iarraidh oirnn a mhàin creidsinn agus gu 'n tearnar sinn, ciamar bhitheas fhios agamsa an e creidimh fior a th' agam? Tha ni ann ris an abair iad aonta na tuigse—an dean sin teàrnadh?"

"Tha focal Dhé ag radh" ars' mise, "'ma chreideas tu 'n ad chridhe.' (Rom. x. 9.) Bheir fior chreidimh oirrne gabhail ri tiodhlac Dhé le buidheachas: agus leanaidh gràdh agus umhlachd e. Cha-n e gu bheil e air àithneadh oirrne gràdh agus umhlachd thoirt do Dhia *chum* ar teàrnadh; ach leanaidh na toraidhean sin—gràdh agus ùmhlachd—le cinnteas, fior chreidimh."

"Ach is e tha uam fios an e fior chreidimh a th 'agam."

"Nam bitheadh fiachan ort, agus gu 'n robh airgiod agamsa, agus gu 'n tug mi cead dhuit agradh ormsa a réir d' uirasbhuidh, cha phaidheadh e do chuid fiachan thu a ràdh, 'Tha mi 'cluinntinn gu bheil airgiod anns a' *bhanc* dhoibhsan a dh 'iarras e gu ceart, 'an uair a tha thu a' leantuinn romhad a' cogadh ri d' éigin agus a' meudachadh d' fhiachan na h-uile là, agus a' diùltadh

an t-airgiod a ghabhail. An sin shaoilinn aon chuid nach robh thu a' creidsinn gu 'n robh an t-airgiod ann duit, airneo nach robh na fiachan 'cur dragh ort, no gu 'n robh thu ro uaibhreach gu dol an coman mo chaoimhneis."

"Tha sin soilleir; gidheadh tha am Biobull a' bruidheann mu dhaoine a bhi a' làn-oibreachadh an slàinte féin le h-eagal agus le ball-chrith. Tha sin mar gu 'm bitheadh e a' teagasg gu bheil tuilleadh 'us creidimh uainn."

"Tha an fhìrinn agad" ars' mise; ach ma sheallas tu ris an litir chum nam Philipianach anns am bheil am focal ud, chi thu nach ann ri peacaich gun ghràs tha e a' labhairt, ach ris *na naoimh* a bha am Philipi! Tha e ag radh 'làn-oibrichidh *bhur slàinte féin;*' a' nochdadh gu 'n robh an t-slainte aca; mar gu'n tugadh e dhoibh toiseach an ni le àithne dhoibh a dheanamh coimhlionta. Bha aca ri 'n slàinte féin a làn-oibreachadh, *a chionn* gu 'n robh Dia le a Spiorad Naomh ag oibreachadh annta maraon an toil 's an gniomh."

"Ach" ars' an duine uasal, "bu mhaith leam sud 'fhaireachadh."

"Tha daoine air amaibh" ars' mise "a' foiseachadh agus a' feitheamh ri faireachadh mu 'n creid iad Dia. An uair a ghabhas iad gu simplidh ri focal Dhé gheibh iad sonas; ach cha-n e faireachadh creidimh. Gabhaidh an neach aig am bheil creidimh ri focal Dhé, agus creididh e 'n a shlàinte a chionn gu 'n d' thubhairt e, 'An neach a chreideas anus a Mhac tha a' bheatha mhaireannach aige.' Their cridhe aon-fhillte, 'Tha mi 'n am pheacach caillte; thug Dia a Mhac chum bàsachadh air-son pheacach; cha-n 'eil uaith ach gu 'n tigeadh sinn d' a ionnsuidh. A' creidsinn sud, a' gabhail ri Criosd mar mo Shlànuidhear, a réir tiodhlac Dhé, thig mi chum Dhé, ag ràdh, A Thighearna, tha mi a' creidsinn; cuidich le mo mhichreidimh!"

"Tha e cho cruaidh dhuinn a chreidsinn nach 'eil ni air bith againn fhéin r'a dheanamh," ars' an duine uasal.

"Tha gu leòr againn r'a dheanamh" ars' mise, "aon uair 'us gu bheil sinn ann an teaghlach Dhé; ach cha-n urrainn sinn ni taitneach dhasan a dheanamh gu sin. Tha Dia toileach do ghabhail mar mhac, agus mar a sheirbhiseach; ach is éigin duit toiseachadh air an dòigh cheirt. Is e Criosd an dorus air an éigin duit dol a stigh; is e an creidimh an lamh a bhuaileas aig an dorus. Buail aig an dorus; ach na buail 'us an sin tàrsuinn as. Seas aig an dorus; biodh earbs' agad gu' m faigh thu stigh; buail, agus buail rìs, ma gheibh thu moille ann; na dean aon ni eile. Na teich! Na bi a' smuaineachadh air co dhuibh bhuail thu gu ceart, ach air an do gheall Criosd."

"Ciod e a gheall e?"

"Gheall cia b 'e a chreideas ann gu 'm *bi* a' bheatha mhaireannach aige; an dream a dh' iarras gu 'm *faighear* leo; agus an dream a shireas gu 'n *toirear* dhoibh; agus dhasan a bhuaileas gu 'm *bi* e air fhosgladh."

Sgriobh mi sios mar so na bha eadar mi agus mo cho-fhear-turuis, anns an dòchas gu 'm faod cuid eile nach 'eil soilleir a thaobh ciod e sin an creidimh, agus ciod e a tha Dia ag agradh o pheacach, a bhi air an treòrachadh chum slainte 'iarraidh agus 'fhaotainn trid creidimh ann am fuil Slanuidhir a cheusadh agus a dh' éirich a rìs.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS A' GHEAMHRAIDH, 1871.

## A' PHLAIGH AN LUNUNN—1665.



Tha guth Dhé a rìs r'a chluinntinn 's an roinn-Eorpa. Tha a' phlàigh an iomadh àite a' siubhal troimhe ann an dorchadas. Tha léir-sgrios a' caitheamh as mu mheadhon-latha. An uair a ràinig an *cholera* Lununn 's a bhliadhna 1854, bhàsaich 1530 pearsa leis ann an aon seachduin. Faodaidh e bhi rìs an Lununn an ùine aithgearr—agus ann an Duineidin, agus Glascho, agus air feadh na tìre na 's marbhtaiche na bha e riamh. Is uamhasach obann a ghairm. Is ro ghoirid a rabhadh. A leughadair! am bheil d' earbsa á aithreachas leabaidh-bàis? Cia meud diubh sud, saoil tha, mur d' rinn iad

aithreachas roimh dhoibh an glacadh leis a' *cholera*, a fhuair aithreachas a dheanamh air leabaidh am bàis? Is beag an ùine a dh' fhàgar airson aithreachais chum beatha am measg phian agus eagal a' ghalair chràitich ud.

O cheann dà cheud bliadhna rinn *a' phlàigh* fàsach de Lununn. Marbhtach 'us mar a bha an *cholera*, a réir meudachaidh àireimh an t-sluaigh, bu bheag an sgrios a rinn e an coimeas ris na rinn an sgiùrsadh ann an 1665. Cha do labhair guth na 's uamhasaiche riamh ri Lununn no ri Breatunn, na an guth bha sud. A thuilleadh air an àireimh a b' àbhaisd bàsachadh gach bliadhna, bhàsaich 70,000 's a bhliadhna 1665 leis a' phlàigh ann an Lununn. Gu' n gleidheadh Dia sinn o leithid sud a dh' fhiosrachadh. Ach aig leithid so a dh' àm an uair a tha an *cholera* a bagradh na tìre a ruighinn le cuid 'us cuid, dh' fhaodadh e bhi iomchuidh eachdraidh an am' ud a chnuasachadh. Tha e air a chur sios mar a leanas ann am briathraibh mhinisdeir dhiadhaidh, Mr Thomas Uincent, fear-faire dìleas a dh' fhan chum Criosd a shearmonachadh am "baile na plàighe," 'n uair a theich mòran leis an eagal.

---

Is ann air a' bhliadhna 1665 a thòisich a' phlàigh ann am baile Lunuinn. Thugadh an aire dhi an toiseach 's a chéitein. Bha triuir ann, a thuig sinn, a bhàsaich leatha air a bhliadhna roimhe, ach mu thoiseach an t-samhraidh, tha sinn a tuigsinn, o 'n chunntas sgriobhta, gu 'n do bhàsaich naoinear leis a' phlàigh.

An uair ann an tri seachduinean an deigh sin a ràinig an aireamh da fhichead 's a trì, thoisich peacaich chiontach air sealltuinn mu 'n cuairt; agus air smuaineachadh c' àite am faigheadh iad àite-folaich gu teicheadh ann. A nis, an dream a thug mar gu 'm bitheadh dùbhlan do Dhia neimh, agus luchd-mionnan 'us toibheim, an uair a thòisich e air e fhéin a nochdadh, theich iad le eagal 'us uamhunn.

Mu mheadhon an t-samhraidh bhàsaich uiread agus 112; air an ath sheachduin, 168; an ath aon a' rìs, 267; a rìs, 470. A nis bha mòran thighean air an dùnadh, agus daoine air an dùnadh a stigh annta, d' eagal 'us na 'n tigeadh iad a mach gu 'n sgaoileadh iad an eucail. Bu ro chraiteach na croisean dearga fhaicinn agus a leughadh sgriobhta ann an litrichibh mòra,

A Thighearna † dean trocair oirnne!

air na dorsaibh, agus luchd-faire a seasamh romha le 'n arm; agus na h-àitean cho fasail, agus daoine a' gabhail seachad cho sàmhach. Chuir an t-eagal mòran air an iteig, agus shaoil le daoinibh mar a b' fhaide o 'n bhaile gur ann bu shàbhailte.

Mu dheireadh an t-samhraidh bha a' phlàigh na 's miosa. Thainig àireamh nam marbh, 470 a bhàsaich ann an seachduin, gu bhi 'n a 725 air an ath sheachduin; a rìs, 1089; a rìs, 1843; agus a rìs, 2010. A nis, bha a phlàigh timchioll ballachaibh a' bhaile mar thuil, agus a' taomadh a stigh air. A nis dh' fhàs gach aghaidh bàn, agus lion uamhunn inntinne dhaoine, gu h-àraidh a mheud 'us aig an robh cionta air an coguisibh, agus nach d' fhuair sìth ri Dia. Thainig teanntachd mhòr air na seann mhisgearaibh, 'us luchd nam mionnan agus na neo-ghloine. Sheall iad ris an làimh dheis agus chlì, agus chunnaic iad am bàs a' tighinn o gach àirde, 'us iad gun fhios c' àite an teicheadh iad.

Mu thoiseach an fhoghair, cia h-uamhasach 's a bha am fàs! O 2010 ràinig an àireamh, 2817 ann an seachduin, an ath sheachduin, 3880, a rìs 4237, agus an sin 6102 an aon seachduin, a thuilleadh air na bhàsaich le trioblaidibh eile.

A nis bha am bàs gu buadhach a' marcachadh air feadh nan sràidean againn air an each gheal, agus a' briseadh a stigh air gach tigh far an robh daoine a' fuireach. Thuit an sluagh mar

dhuilleagan an fhoghair, 'n uair a sheideas gaoth làidir orra. A nis bha Lununn 'n a fhàsach truagh, air achd 'us gu 'n d' fhàs am feur anns na sràidibh an iomadh àite, agus cha chluinnteadh fuaim ach beag annta. Fuaim nan carbad, no nan each, no glaodh àrd luchd-reicidh bhathair, cha robh ann: Cha robh Eigheachan Lununn ri chluinntinn. A nis sguir dùnadh dhorsan nan tighean 's an robh an eucail; bha iad cho lionmhor. Cha robh tigh as a' cheud 's nach robh i, an cuid a dh' àitibh. A nis bha an oidhche ro ghoirid chum na mairbh adhlacadh; bha an là fada samhraidh 'g a chaitheamh, o mhaduinn gu feasgar, ann am bhi a' giùlan chorp marbha a dh' ionnsuidh na h-uaighe.

Am measg sheallaidhean muladach eile chunnaic mi a h-aon a bha air leth goirt. Is e bh' ann bean a' falbh, leatha fhéin, a' gal, seachad air dorus an tighe 's an d' fhuirich mi (a bha ann an teis-mheadhon àite na plàigh), le ciste bheag aice 'n a h-achlais, 'g a giùlan a dh' ionnsuidh a chlaidh. Shaoil leam gur e bh' ann màthair an leinibh, gu 'n robh an teaghlach uile ach sud air an toirt air falbh, agus gu 'm b' éigin di fhéin an leanabh mu dheireadh ud a chur 's a chiste agus 'adhlacadh.

Air dara mios an fhoghair, bha dòchas againn ri faochadh. Ach is ann a ràinig e airde na 's mò, oir thainig e nis gu bhi 'n a 6988 's an t-seachduin mu thoiseach a mhios, agus air an ath sheachduin, 7165, an airde bu mhò air an d' ràinig e; agus bu mhòr e!

A nis dh' fhosgail an uaigh a beul gun tomhas. Mòr-chuideachdan! Mòr-chuideachdan! ann an gleann sgàile a bhàis, a' domhlachadh stigh do 'n t-siorruidheachd.

A nis "tha ifrionn shios air a gluasad" le aireamh nan aoidhean a tha 'dol stigh 'n a seomraichibh; oir tha fios gu 'n do philleadh na h-aingidh uile a bhàsaich an sin do ifrinn. A nis tha luchd-àicheaidh Dhé a' creidsinn gu bheil Dia ann, agus luchd-àicheaidh a' Bhiobuill a' creidsinn 's a Bhiobull, le breitheanais an fhocail bhi air an cur an gniomh orra. Gidheadh, bhàsaich cuid air an robh eagal Dhé. Chaidh Dibhes a dh' ifrinn, ach Lasarus a dh' ionnsuidh uchd Abrahaim.

Thugadh an aire mar is trice 'n ar measg, a thaobh pobuill Dhé a fhuair bàs leis a phlàigh, gu 'n robh cuid diubhsan a bha làn amharuis agus eagail roimhe, air an lionadh le dearbhachd agus sòlas, agus moladh, agus dòchas aoibhneach na glòire, 'n uair a luidh iad air leabaidh am bàis.

Cia mòr 's a bha luach còir ann an Criosd an sin! Cia mòr an t-sochar còir a bhi aig anam air rioghachd néimh!

A nis, bha na ministearan a chuireadh as an àitibh, a' searmonachadh ann an eaglaisibh na stàide. Bha ùine 'us i 'dol seachad mar gu 'm bitheadh i 'n a seasamh ri taice na crannaig le a speal mhòir 'n a làimhe, 'us i a' glaodhaich, "Saothraich fhad 's a tha 'n là ann,—'n uair a thig an oidhche gearraidh mise sios thu." Bha am bàs mar gu 'm bitheadh e ri taobh na crannaig, le a shaighead geur, ag ràdh, "Tilg thusa saigheadan Dhé, agus tilgidh mise mo chuid fhéin."

A nis bha a leithid a chruinneachadh sluaigh a dh' ionnsuidh nan eaglaisean, far an robh na ministearan ud, nach b' urrainn iad dorus na crannaig a ruighinn leis an domhalachd. Leithid a shùilean geura, 's a chluasan fosgailte, mar gu 'n itheadh iad na focail a bha air an labhairt leis na teachdairibh.

Ma chunnaic sibh riamh duine a' bàthadh a' deanamh greim air ball, faodaidh sibh barail a thoirt air mar a rug iad sud air na h-uile focal, an uair bha iad an cunnart an slugadh leis an tuil oillteil ud. Is ann an sin a dh' éisd an sluagh, airson am beatha, mar gu 'm b 'e na h-uile searmoin an aon mu dheireadh a chluinneadh iad! Oh, na deòir a shil na sùilean ud, an uair a bha breitheanais Dhe air am foillseachadh! Oh, an criothnachadh a bh' air a choguis, 'n uair a bha an Tighearn Iosa air a dheanamh aithnichte, agus air a thairgseadh!

O 7135 a bhàsaich leis a' phlàigh ann an aon seachduin, lughdaicheadh an aireamh le cuid 'us cuid gu deireadh na bliadhna. B'e an àireamh a mheasadh a fhuair bàs leis a phlàigh air a' bhliadhna ud, 69,596, an uair nach robh ach séanar a fhuair bas air a' bhliadhna roimhe.

A nis mu dheireadh, thòisich an luchd-àiteachaidh a theich, air an dathigh agus an gnothuch a mhiannachadh a ris, agus piltinn do 'n ionnsuidh. Oh, na 'n robh aithreachas agus athleasachadh, agus piltinn chum an Tighearna a bhuail am baile, ann! Ach 'n uair a mheas iad an cunnart a bhi seachad, thainig codal orra na 's truime na bh' orra roimhe.

---

Is e sin eachdraidh uamhasach na plàigh an Lununn 's a bhliadhua 1665. Agus mur bi aithreachas, agus piltinn chum an Tighearna air feadh na tìre, co aig tha fios nach ann mar sud bhitheas eachdraidh *a' cholera* ann am Breatunn?

A leughadair, ma thig am bàs a dh' ionnsuidh do dhoruis, am bheil thu ullamh? Faodaidh a theachdaireachd thighinn gu luath 'us gu h-obann. An uair bha an *cholera* roimhe 's an tìr, rinn duine foghainteach, òg, ann am baile air an dùthaich, cordadh coinneamh a thoirt do dhaoinibh eile, air là àraidh, ann an Duinéidin. Thainig an uair, ach cha d'thainig an duine. Ghlacadh leis a' *cholera* e air an oidhche roimhe, agus dh' atharraich ochd uairean a dh' ùine a ghnùis, agus thug iad air falbh e. A leughadair! am bheil thu ullamh air falbh, gun ach ochd uairean de rabhadh a bhi agad?

Ann am baile-margaidh an Sasunn far an do bhàsaich mòran, bha misgear toibheumach a' deanamh uaill, nach deanadh an "*cholera* malluichte" dad airsan. An ceithir uairean fichead bha e 'n a chorp. Bha boirionnach òg, uasal, Criosduidhe, sgoileir ann an Sgoil-Shàbaid an sgriobhadair, am measg nan caileagan beaga, ann an sgoile, air maduinn Sàbaid. Air feasgair De-luain ghabh i e, agus air maduinn De-ceudaine chaochail i. Bu dealaichte a cor o 'n chor ud! air a gairm gu moch, air a tearnadh gu moch, 'us air a toirt gu moch air falbh o 'n olc tha ri teachd.

A leughadair, tha guth Dhé 's a' phlàigh. Tha e a' labhairt *riutsa*. Am bheil thu fhathasd a 'deanamh anacaitheamh air là nan gràs? nach cluinn thu, nach pill thu, 'us nach mair thu beò? An toir thu aobhar fhathasd dha air a ràdh "Bhuail thu iad ach cha d' rinn iad bròn; chaith thu iad, ach dhiùlt iad gabhail ri smachdachadh; rinn iad an aghaidh na 's cruaidhe na creag; dhiùlt iad pilleadh." (Ier. v. 3)

Am fear a chronuichear gu minig, gidheadh a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas (Gnàth. xxix. 1.) "Gidheadh," a leughadair, bitheadh fios agad gu 'm bheil rioghachd Dhé air tighinn am fagus duit (Luc. x. 11). Teich chum an daingnich, fhad 's is priosanach dòchais thu. Mu bheir am bàs aon uair leis thu is e priosanach an eudòchais bhitheas annad. Eisd *a nis* agus bithidh d' anam beò. Oir "Is ann mar sin a ghràdhaich Dià an saoghal gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic féin, chum 'us cia b' e neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin. iii. 16.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH NA BLIADHNA, 1871.

## DAIBHIDH NASMITH,

A 'CHEUD NEACH A SHUIDHICH SIN RIS AN ABAIREAR.

"CITY MISSIONS."




Is iomadh beannachd a lean iompachadh Luther, Eoin Knox, Eoin Buiniain, Whitefield, Spurgeon, do 'n t-saoghal! Ach bha daoine ann air nach cualas iomradh cho mòr, a chaidh gu sàmhach a dh' ionnsuidh am fois, aig an robh an iompachadh mar mhàthair aimhne a tha gus an là an diugh a' deanamh mhiltean aoibhneach. Dhiubh sin cha mhòr neach a 's comharraichte a bha na an neach air an bheil sinn 'dol a bhruidhinn.

Rugadh Daibhidh Nasmith ann an Glascho 's an earrach 1799; bha e o phàrantaibh eireachdail, cliùiteach 's an diadhachd. Mu sheachd bliadhna dh' aois chuireadh e a dh' ionnsuidh sgoile aird' a' bhaile, chum ullachadh airson an Oil-thigh. Cha b' fhad gus am facas nach deanadh e sgoileir; chuir iad, air an aobhar sin, e gu ionnsachadh eudaichean a dhealbh. Fo bhuaidh buairidh, choimhideadh e o pheacadh follaiseach, gidheadh thuit e ann an iomadh peacaidh a rinneadh searbh dha an deigh sud.

O aois shé bliadhna, bha e 's an sgoil Shàbaid, agus aig ceithir bliadhna deug, thairg dithis chompanach dha comunn beag a bhi aca, chum Biobuill a sgaoileadh am measg nam bochd. A chionn e bhi caomh aig an àm ud, chaidh e leo, ach is beag a thuig e, a réir a theisteis féin, de dh' ainm no de dhleasdanas na dreuchd.

Fo làimh Dhé, bha so 'n a uair chomharraichte 'n a bheatha dhàsan. Thug e an aire do 'n ghiùlan beusach, seasmhach, a bh' aig na gillean diadhaidh a bha cuide ris, agus thug sud e gu beachd-smuaineachadh air a Bhiobull, agus, gu tlachd a ghabhail ann. "A rannsachadh nan Sgriobtuirean," tha e nis ag ràdh, "fhuair mi Aon Neach, eadhon Iosa, a b' urrainn mo shaoradh maraon o pheanas agus o chumhachd peacaidh. Shaoil leam gur e sud bha uam—Slànuidhear uile-chumhachdach,—seadh, cumhachdach chum tearnaidh. Lean air sud fuath do na smuaintibh peacach a bh' agam uaireigin, agus dian-iarrtus an déigh naomhachd cridhe."

Bha a chridhe nis làn iarrtuis an déigh tearnaidh anaman. Thairg e e fhéin mar shoisgealaiche a dhol a dh' Africa, ach a chionn 'us gu 'n robh muinntir an amharus mu a chomas air na cànainean gnàthaichte 's an tìr 'fhoghlum, cha d' aontaicheadh r' a chur ann. Bha e duilich airson sud, ach chunnaic e làmh Dhé ann. Thòisich e nis le mòr dhùrachd air sgoilean-Sàbaid a theagasg, agus nithean eile a dheanamh airson maith aobhair Dhé.

Mu 'n àm so thàinig boirionnach bochd, Africanach, d 'a ionnsuidh ag iarraidh cabhair. Làn truais dhi, chaidh e a dh' ionnsuidh a tighe, agus fhuair e ged bha i a' frithealadh na h-eaglais, gu 'n robh i tur aineolach air Criosd. Thoisich e air a teagasg, agus fhuair e gealladh uaithe, gu 'n tigeadh i a dh' éisdeachd a mhinisteir féin, Mr Greville Ewing. Cha d' thàinig i, ach cha do sguir e de bhi a' sealltuinn oirre gus an do choimhlion i a gealladh. Rinn e ùrnuidh air a son gu dùrachdach; agus cha b' fhad gus an robh aig ri bhi 'deanamh aoibhneis ann a piltinn o dorchadas chum soluis. Bha i beò iomadh bliadhna an Glascho 'n a bana-chriosduidh iorasail, bheusach. 'N uair a fhuair na tràillean an Innseachaibh na h-àirde an Iar an saorsainn, phill i fhéin ann, a' toirt leatha Biobuill 'us trachdan, chum a beath' a chaitheamh a' craobhsaogileadh an t-soisgeil 'n am measg.

Ach bha an obair mhòr aige nis dlù air làimh, obair airson an robh an Spiorad Naomh 'g a ullachadh. Bha tri thar fhichead de na comuinn Chriosduidh agus charthannach anns na "Institution Rooms," ag iarraidh duine glic, suidhichte, gu bhi 'n a Rùn-chléireach aca fo 'n bhuidhinn-riaghlaidh. Thagh iad Daibhidh chum na h-oifig, agus lean e sé bliàdhna ann, a' taisbeanadh gibhtean 'us gràsan freagarrach do ' n àite. Fhuair e an sud eòlas mòr air gnothuichibh, aithne air cumhachd Eaglais Dhé 'n uair a tha a buill a' cuideachadh a chéile, agus beachdan farsuinn mu 'n doigh 's an gabhadh sud a thoirt gu bhi 'buntuinn ri peacadh, 'us bròn, 'us uireasbhuidhean bailtean mòra.

Bha ceud là na bliadhna 1828, 'n a là comharraichte do Mhr Nasmith; oir air an là sin chuireadh air chois an "City Mission," no luchd-saothrachaidh soisgeulach am measg luchd-aiteachaidh Ghlascho. Air an ath Mhairt, phòs e Miss Frances Hartridge, neach a bha 'n cabhar iomchuidh dha ann am fìrinn, fad nan deich bliadhna a bha i air a caomhnadh dha.

Ach dh' fhuiling a shlàinte nis o anabarr saothar, agus 'inntinn fo dhearbhadh gu 'n robh a chomasan agus a dhleasdanas ag agradh dheth bhi 'n a "oibriche modhail" chum an leithid sud de mheadhonan soisgeulach a chraobhsgaoileadh air feadh iomadh baile, agus cha-n ann an aon a mhàin. Leig e dheth a dhreuchd an Glascho. Chaidh e do 'n Bhaile-cliatha an Eirinn, far an do shuidhicheadh an lorg sin, "City Mission" mar an ceudna, agus far an d' fhuair e cuireadh fuireach chum a leithid a chraobhsgaoileadh air

feadh na h-Eirinn uile. Dh' aontaich e le so, ged a bha call de gach seòrsa ri fhulang ann a dheanamh. Ach bha Dia leis. Air an ath bhliadhna, bha dha thar fhichead de luchd-saothrachaidh soisgeulach a' saothrachadh 's a Bhaile-cliatha. Shuidhich e an comunn air an d' thugadh mar ainm, "The Local Missionary Society for Ireland." Air dha cuig là fichead a chaitheamh an ceann deas na h-Eirinn, chuir e air chois comuinn ann an Corca, Luimhneach, Waterford, Cluainmeala, Athaidh, an Baile nuadh, Sliabh Cheanadaich, Goiridh, agus Innis-cortaidh.

Air dha turus eile ghabhail gu ceann tuath na h-Eirinn leis an aon toradh 'g a leantuinn, agus turus eile gus an taobh Siar, rùnaich e dhol do America. San t-samhradh 1830, sheòl e, 'us a bhean cuide ris, o Ghrianaig gu New York. Air dha dol air tìr, 'n a choigreach, air a chuigeamh là de September (cha robh ach aon litir aige 'bha chum feum aig an àm) ràinig e an ceann cheithir là deug, air "City Mission" a chur suas ann an New York. Chaidh e o sin gu Newark, Salem, Newburyport, Portsmouth, agus Portland: agus tha e a' sgriobhadh mu 'n timchioll uile, "Fhuair mi gu bheil obair aig an Tighearn r' a dheanamh, agus gu 'n robh am fear-gearraidh fiodha 'us fear-tarruing uisge bu bhi 'n a inneal ann an cuideachadh a dheanamh." Air dha bhi an àitibh eile car uine, chaidh e gu New Orleans, agus chuir e an obair air chois an sin. 'S an fhoghair an deigh dha bhi ann am Princetown, Baltimore, agus Philadelphia, gheibh sinn e ann an Canada, ag ullachadh airson piltinn dhachaidh. Ann an Canada agus anns na Staidibh Aonaichte, chaidh e gu dà fhichead no lethcheud baile mòr 'us beaga. Anns na Staidibh chuir e air chois sé "City Mission" deug, agus Comunn dhaoine òga America, le h-ochd na deich comuinn airson maith nan daoine dubha, agus nam bochd. Ann an Canada, chuir e suas cuig comuinn deug.

Air dha pilltinn o America, chaidh e 'n Fhraing, a suidheachadh "City Missions" ann am Paris agus Havre. Thainig e dhachaidh rathad Lunnuin. Chunnaic e an raon farsuinn, fàs, a bha an sin, le mòr chùram. Is ann an Glascho bha an t-àite-fuirich aige, ach shaothraich e gun sgios. 'S a bhliadhna 1832 bha e 'n a mheadhon air "City Mission" a chur air chois an Duinéidin.

Ann an seann leabhar-làimh chì sinn gu 'n do chomhairlich e an comunn a shuidheachadh chum trachdan miosail a chraobhsgaoileadh aig coinnimh de dh' ochdnar dhaoine diadhaidh, a tha uile air "tuiteam 'n an codal," ach a h-aon, air an 23[mh] de mhios April 1833. Thaitinn a' chomhairle riu, agus chuireadh comunn air chois. Is ann mar sin a thòisich am *Feartathaich Miosail*, a tha nis o chionn da fhichead bliadhna, troimh bheannachd Dhé, a' sileadh a fhrasan de dh' fhìrinn Dhé, gach mios, air feadh na tìr gu léir.

'S a Mhairt 1835, chaidh e fhéin 'us a theaghlach do Lunnun. Bha déigh aig air "City Mission" bhi 's a bhaile mhòr. Cha do choinnich ris air tùs ach fuachd; ach thug a chreidimh buaidh agus chuireadh "mission" air chois. Ann an seòmar 'n a thigh beag fhéin, dlù do 'n Regent Canal, air an 16[mh] là de 'n Mhàigh s a' bhliadhna 1835, choinnich dithis chàirdean leis a reir còrdaidh; chaidh an tritheamh fear a chaidh iarraidh am mearachd 's an t-slighe. "Air dhoibh ùrnuidh a dheanamh," ars' esan, "shuidhich sinn 'City Mission' Lunuinn, chord sinn mu na riaghailtibh, thug sinn dreuchd 's a chomunn d 'a chéile, agus air dhuinn beannachd iarraidh o'n Tighearn, ag agradh dheth gu 'n deanadh e 'n a bheannachd do mhiltibh e, sgaoil sinn." Thainig an grainne ud de shiol mustaird gu bhi 'n a chraoibh mhòir. Tha nis ceithir cheud luchd-saothrachaidh airson Chriosd aig a chomunn, am measg nam miltean thar mhiltean de "shluagh Lunnuin."

Le beagan chàirdean 's a bhliadhna 1837, chuir e air chois comunn air am bheil mar ainm "The British and Foreign Mission," chum craobhsgaoil-

eadh na h-oibre an àitibh eile. Shuidhich e mar sin "mission" ann an Cambridge, Ely, Birmingham, West Bromwich, Manchester, Leeds, Bradford, Halifax, Huddersfield, Wakefield, agus York. 'S a bhliadhna 1838 chaidh e gu Wales agus Eirinn agus iomadh àite eile an Sasunn. Air dha pilltinn gu Lunun, an ceann cheithir miosan, dh' ainmich e trì fichead comuinn ùra 's a trì, a chuir e air chois. Mur chomharradh air cho stuaim 's a bha e fhéin 'n a dhòigh, faodar innseadh nach do chaith e thar £35 air an turus ud gu léir.

Ach thainig a' bhliadhna dheireannach. 'S an earrach 1839, an deigh dha bhi air turus mn mheadhon Shasuinn, bhris a shlàinte air. Air an 16mh do Nobhember, 'n uair bha e air an t-slighe gu Guildford, chum comunn chur suas an sin, ghlac pian mòr e, agus ghiùlaineadh e gu tigh-òsda. Chuir e oidhche ghoirt seachad, troimh iongrachach 'n a thaobh a steach, 'us e gu luath a' call a neirt. Thubhairt e ri caraid, "B' éigin an trioblaid-se a bhi ann. Bha mi chum feum, ach cha d' thug mi dhasan an cliù, ma tha 'm obair ullamh, siùbhlaidh mi: mur 'eil, theid mi air adhart leatha. Cha-n eil na trioblaidean eutrom so ach car seala, 'us an sin—a ghloir shiorruidh." "O, aoibhneas an ama sin anns an tilg mi mo chrùn gloire aig cosaibh m' Fhear-saoraidh!" Thubhairt na lighichean nach robh aige ach beagan uairean ri bhi beò. Chuireadh airson a bhean-phòsda do Lunun, ach chrioch e mu'n d' thàinig i. Thachair so air an t-Sàbaid, air an 17mh là de Nobhember 1839, aig aois da fhichead bliadhna.

Air Dé-luain an 25mh là, thiodhlaiceadh e an Lunun, dlù do dhuslach prìseil Eoin Bhuiniain, Eoin Owen, Isaac Watts, agus mòran eile, "air nach robh an saoghal airidh." Lean luchd-saothrachaidh a' chomuinn ann an Lunun uile, a chorp do 'n uaigh.

Co aig nach 'eil aobhar aithreachais, 'n uair a smuainicheas iad air 'leithid sud a chaitheamh-beatha? A leughadair gun chùram—thusa a tha gun Dia 's an t-saoghal, faic an so buaidh a ghráis air am bheil thu fhathasd aineolach. "An t-Iosa ceudna sinn" a rinn Daibhidh Nasmith mar a bha e, tha e comasach air sud a dheanamh *ortsa*. Tha esan marbh, ach tha e 'labhairt *riutsa*, oir tha na focail so a' tighinn chugad o chomunn a shuidhich e o cheann da fhichead bliadhna.

A Chriosduidh! thusa tha "'leantuinn an Uain" agus ag iarraidh maith a dheanamh, mar a 's urrainn thu, glac misneach. Gabh chugad suaicheantas Dhaibhidh Nasmith. "An ni so tha mi a' deanamh." Faic coimhlionadh a' ghealladh, "Beannaichidh mi thu, agus *ni mi thu 'n ad bheannachd*."

A Chriosduidh leisg! duisg! Is e creidimh agus gràdh na 's mo na comasan mòr inntinn a rinn Daibhidh Nasmith 'n a mheadhon-tearnaidh do mhiltibh mar tha, agus a rèir coslais do mhiltibh nach d'rugadh fhathasd. An d' thug Dia dhuit comas,—ùine,—saoibhreas,—cumhachd? *Ciod e 'tha thu a' deanamh leo?* Am bheil thu 'g an cleachdadh air a shonsa? no am bheil thu a' tolladh 's an talaimh, agus a' folach airgid do Tighearna? "Cuireadh deireadh na bliadhna an cuimhne dhuinn gu bheil a' ghairm dlù air làimh (Luc. xvi. 2), "*Thoir cunntas á do stiùbhartachd, oir cha-n fhaod thu bhi 'n ad stiùbhart na 's fhaide.*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS NA BLIADHNA, 1872.

## DUINE GLIC AGUS AMADAN.

"Bithidh eagal air an duine ghlic, agus tréigidh e an t-olc; ach tha'n t-amadan borb agus dàn."—Gnàth xiv. 16.



Shuidh an dithis ud, an duine glic agus an t-amadan, fa chomhar an t-seann fhear-gabhail dhealbh ud, chum an dealbh a ghabhail. Tha an dealbh ro fhirinneach. Chrochadh suas e 's an tigh-thasgaidh so chum ar teagaisg. Amhaircibh air an dithis.

Gabhaidh an duine glic eagal á peacadh, agus cha-n 'eil earbs' aige as 'fhéin. Is aithne dha gu bheil an Namhad làidir, agus esan lag. Tha an t-ionmhas a th 'aige g' a dhion ro luachmhor—'anam fhéin—a shonas siorruidh. Cha-n e a ghliocas dùbhlan a thoirt do 'n chunnart, ach cumail as a rathad. Tha ainm an Tighearna dlù, daingneach làidir; d' a ionnsuidh-se ruithidh e an àm a chunnairt, agus bithidh e teàruinte. Ma tha e lag, tha 'Fhear-saoraidh cumhachdach; agus an uair a gheibhear ann an Criosd e, cha tig aon phlàigh dlù d' a dhorus.

Tha dealbh an amadain 's an aon àite, chum 'us gu 'n cnuasaich sinn cuideachd iad. Tha dà ni àraidh ri fhaicinn ann—cha-n 'eil suim aige do

chunnart, agus tha mòr shuim aige d' a fhéin. Tha an dà nì sin a' deanamh an amadain. Tuislidh e air an dà thaobh. An nì a tha làidir, ni e tàir air; an ni a tha lag, earbaidh e as. Tha na cunnartan a tha timchioll air mòr, ach cha-n 'eil suim aige dhoibh; tha a neart fhéin 'n a neoni, agus tha suim mhòr aige dha. Tha e mar sin air gach taobh ann am mearachd, agus a' tuisleachadh anns gach ceum a ghabhas e.

Bha crioch a leithid sud a dh' amadan air a chur an céill o cheann ghoirid anns na Paipeirean-naigheachd. Dh 'fheumadh gun d' thug e crith air iomadh neach a leugh e. Bha duine ann an seirbhis a Chomuinn Lunnnnaich a tha airson beathaichean fiadhaich a ghleidheadh. B 'é a dhleasdanas na nathraichean-nimh a ghleidheadh. Bha tuarasdail maith aige, agus obair shocrach. Is éigin an deagh aire a thoirt air na nathraichibh a tha cunnartach. Tha toiseach an àite 's am bheil iad de ghloin làidir. Tha e air a roinn 'n a dha leth, agus dorus beag eadorra. Tha na nathraichean a' luidhe ann an aon dhiubh, agus an aon eile falamh. Is e dleasdanas an fhir-ghleidhidh slat iaruinn a chur a stigh air amaibh agus na nathraichean a chur as an aon àite a dh' ionnsuidh an àite eile. Air dha sin a bhi deanta, tha e 'dùineadh an doruis leis an t-slait, agus' dol a stigh do 'n àite falamh, chum a ghlanadh agus biadh a chur ann.

Air aon mhaduinn chaidh e stigh do 'n àite mun robh na nathraichean air an cur as, ghlac e aon dhuibh 'n a lamhan, chroch e mu 'amhaich i, agus le sud air, ruith e an deigh nan daoine eile, a' deanamh spòrsa le bhi 'bagradh an nathair a thilgeadh orra. Fhuair e rabhadh o chuid gu 'm faodadh i a theumadh ann am mionaid, 'us gu 'm bitheadh an teumadh 'n a bhàs da. Rinn e fochaid orra. An sin chuir e an nathair air ais 'n a h-aite fhéin, gun dochunn air bith fhaotainn.

Air so thug e mach *cobra copella*, nathair ro nimhneach, agus chuir e 'n a uchd i, ag ràdh, "Cha bhean i dhomhsa, tha mi fo bhuaidh neamhaidh." An sin, a' fàs na 's dana troimh bhi sàbhailt, rinn e greim oirre m' a teis-mheadhoin, 'us chum e roimh 'aghaidh i, a' gabhail air bhi 'bruidhcann rithe. Tharruing am beathach i fhéin air ais, thug i sitheadh aisde, agus chuir i a gath an sàs 'n a chuineinibh. Làn eagail, thug e scread as, reub e an gath a 'fheoil, agus thilg e an nathair air ais 'n a h-àite. Ghiùlaineadh e do 'n *hospital*, agus an ceann uaire, bhàsaich e ann an amhghar mòr.

Bha an t-amadan borb agus dàn; ach bha a' mhisge air aig an àm, airneo cha ghlacadh e nathair-nimhe 'n a laimh agus cha chumadh e r' a aghaidh i. Seadh, bha a' mhisge air! Chuir a ghniomh féin an cuthach air, agus an sin chuir an nathair a gath nimhneach ann am fuil an duine-cuthaich. Cha d' fhan an nathair o a theumadh; cha d' fhan an nimh o a mharbhadh, airson gu 'n robh a' mhisge air. Tha robh laghan nàduir, a 's iad laghan Dhé do 'n t-saoghal, air an atharrachadh air a shonsa, gus am falbhadh a 'mhisge dheth, agus gus am bitheadh e mar sin comasach air coinneachadh, gu glic ris a' chunnart. A nis, am bheil neach air bith a' creidsinn, gu 'n atharraich Dia, a leigeas le laghaibh nàduir buntuinn ris a' mhisgear mar ri daoinibh eile, a bhreith air a shonsa 's a' bhreitheanas shiorruidh, agus gu' n leig e dha dol as airson nach robh e 'na chiall 'n uair a thuislich e stigh do 'n t-siorruidheachd? Cha-n urrainn duine sud a smuaineachadh. Ni breitheamh na talmhainn uile gu ceart. Agus cia lionmhor iad 'n ar tìr, a tha' bàsachadh gach bliadhna mar an t-amadan ud!

Am measg nan sochairean lionmhor a tha aig sluagh na tìre so o làimh freasdail, tha saorsainn o bheathaichean fiadhaiche agus o nathraichibh aca. Ann an aon chuibhrionn de thalamh Bhreatuinn ann an Innseachaibh na h-airde an ear, o chionn bheagan bhliadhnachan, bha e air inn-

seadh gu 'n d 'fhuair sé pearsa deug bàs le teumadh nathraichean, air aon bhliadhna. An lorg sud, chaidh oidheirp a thoirt, agus ghlanadh as an namhad an ùine aithghearr.

Mo chreach ! thà plàigh na 's uamhasaiche ann ar tìr féin le 'uile shochairibh ! Cha-n e deich, no ceud, ach na miltean tha air milleadh, mar chreach aig an deoch làidir. Agus, gidheadh aig an àm so de 'n bhliadhna, tha oigridh na tìre a' beadradh ris a mhilltear, mar gu 'm bu mhiann leo am bàs! Tha an duilleag so a toirt teachdaireachd leatha a dh' ionnsuidh ar luchd-dùthcha o neach aig am bheil gràdh dhoibh. Bu mhaith leis gràdh a thoirt doibh 's an Tighearn. Bu mhaith leis seasamh dlù do 'n Fhear-saoraidh bheannaichte, a' socrachadh air a thròcair agus a ghràdh, agus o sin a bhi 'labhairt riusan a ghabhas seachad. Tha teachdaireachd aige air a bhliadhn' ùr so airson dhaoine 'us mhnathan òg' 'us shean, bhochd 'us bheartach. Bha e tric am measg an t-sluaigh 'n a là, ach cha-n urrainn e na tighean aca a ruighinn nis, agus cha-n urrainn e bruidheann ri mòran ac' aghaidh ri aghaidh. Air an aobhar sin tha e 'cur a theachdaireachd gràidh d' an ionnsuidh air sgiathaibh na duilleig-se. Tha mi a' guidhe de 'm luchd-dùthcha aig an am so, iad a bhi ri caithris agus ùrnuidh chum nach tuit iad ann am buaireadh. Thugadh gach neach oidheirp dhian cha-n ann a mhàin air e fhéin a choimhead o 'n namhad ach air a bhràthair a choimhead cuideachd. Is beannaichte an ni bhi ri saothair agus ùrnuidh air sor maith ar coimhearsnaich. " Anam a theàrnadh o bhàs !" is mòr am focal sin. Tha esan a chosnas anaman glic: 'anam fhéin air tùs, agus an sin anam a choimhearsnaich.

Ach a thuilleadh air call mòr 's a bheatha so, is e toradh uamhasach cleachdaidhean na bliadhn' ùir, gu 'm bheil iad ag àrach saoghaltachd—diochuimhn' air Dia—dearmad air Criosd—sgrios siorruidh an anama. An àite a bhi 'n am beachd-smuaineachaidh chudthromaich agus 'n an cùis rùnachaidh an aimsir 'athcheannachadh, is ann tha i air a caitheamh ann an diomhanas gun chiall, agus ann am mibheus cuirp 'us inntinn. " Bithidh eagal air an duine ghlic," creutair nuadh ann an Criosd Iosa, " agus tréigidh e an t-olc." " Tha an t-amadan borb, agus dàn," ged a b 'e so a' bhliadhnagràis mu dheireadh dha air an talamh. A leughadair ! ma tha thu fhathasd á Criosd, cha-n 'eil ùine agad r 'a chall. Tha na h-uile bliadhna 'g a dheanamh na 's cruaidhe dhuit. " Ciamar bhitheas duine air a bhreith 'n uair tha e aosda ?" Bha seadh ann an ceist an uachdarain. Cha-n 'eil ni air bith do-dheanta do Dhia, agus faodaidh a' cheist air an aobhar sin freagradh fhaighinn ; ach tha an obair cruaidh, agus ann an bithdheantas, tha a leithid sud a bhreth gann. Thoir an aire nach tig clais na beatha gu bhi ro domhain air an rathad chlì. Thoir an aire nach bi do réis a dh' ionnsuidh an t-sluic cho luath, agus ged a bhitheadh eagal tighinn ort an uair a bhitheas tu faisg air, nach bi thu gun chomas pilleadh.

Chunnaic fear-cuir an eich-iaruinn na bha roimhe air na slataibh, chunnaic 'us ghabh eagal, ghabh eagal, agus chleachd an inneil-chasgaidh, gidheadh thainig am milleadh. Bha 'leithid a neart aig na carbadaibh a' siubhal, nach robh dòigh air an casgadh tràth gu leòr, oir bha na dh' fhàgadh de 'n t-slighe ro ghoirid.

Bhuail long air craig, agus bhàsaich miltean 's a bhriseadh, ged a chunnaic an stiùradair an cunnart, agus a thionndaidh e air ais an acfhuinn. Bha an acfhuinn-siubhail 'g a cur air ais le 'uile neart, gidheadh bhuail i agus bhris i air a' chraig. Bha i ro fhaisg air a' chraig mu 'm faca am fear-seòlaidh i, agus chualas an éigh gheur, " Air ais i ! " anns an stoirm. Chaidh i ro fhad air adhart, agus ro fhad air slighe a bhàis, agus cha robh rathad air a tionndadh. Bha an *nis*, là na slainte air a dhearmad, agus *an sin* ged a tha an cunnart soilleir do 'n

luchd-turuis, agus ged a bheir iad oidheirp air teicheadh, tha neart an t-siubhail 'g an toirt air adhart, agus tha iad a' bàsachadh.

Is e Dia a dh' oibricheas annaibh *an toil* agus *an gniomh.* Ma threòraichear an toil nis gu ceart, leanaidh an gniomh. Ach gach là air am bheil sibhse beò gun rèite ri Dia trid bàis a Mhic, tha e na 's cruaidhe 'ur n-iompachadh. Tha sibh a dian-ruith thar a chomhnard a dh' ionnsuidh bruaiche sluic. Theagamh nach 'eil sibh a' breithneachadh luathas an t-siubhail. Tha sibh a' meas gu bheil mise am mearachd. Is i 'ur barail féin gur e 'ur lochd sibh bhi 'n 'ur seasamh 's an aon àite, gun teàrnadh theagamh, gun a bhi 'faicinn luathas 'ur siubhail. Ach is e mealladh a th' ann. Anns a' chruthachadh cha lèir do dhaoinibh an siubhal a 's luaithe a th' ann. Tha gach aon againn a' siubhal gach bliadhna timchioll na gréine, agus gach là timchioll cuairte na talmhainn; ach ged tha ar siubhal luath mar an dealanach cha léir dhuinn e. Cha-n aithne dhuinn e. Mar do dhearbh feallsanaich oirrn e cha chreideadh sinn e. Air an dòigh cheudna cha lèir do anam luathas a theichidh o Dhia, gus am foillsich an Spiorad Naomh dha e.

An uair tha do chrioch am fagus, theagamh gu 'm faic thu an slochd, an dara bàs; agus faodaidh eagal bhi ort; agus an éigh ud bhi agad, "Ciod a ni mi chum gu 'n teàrnar mi?" agus gidheadh a bhi 'ruith romhad agus a' bàsachadh.

Tha cumha Dhé do pheacaich soilleir agus saor, "A nis an t-àm taitneach, a nis là na slàinte." Cheangail e e fhéin ri sud. Gabh ris, agus gheibh thu gu bheil e dìleas, ach cha-n 'eil gealladh ann airson an latha màireich. Ma chuireas tu uait Fear-saoraidh 'tha 'feitheamh riut, le innseadh dha gu 'n tig thu màireach, faodaidh e do thoirt thairis, gun choinneachadh riut gu bràth tuilleadh, gus am faic thu aig a' bhreitheanas e.

Ach is e an ni a 's cinntiche air neamh 'us thalamh, gu bheil Mac Dhé an Slànuidhear a' gairm pheacach, agus a' gabhail riu, agus gur e an cumha, "An neach leis an àill, thigeadh e;" gu 'n toir e maitheanas ullamh, iomlan, saor; gu bheil bròn air an uair a dh' fhanas peacaich uaith, agus aoibhneas an uair a thig iad chum a ghràdh-saoraidh fhaotainn. Tha so fior, ma leughas aon neach an duilleag so, agus air dha a leughadh, ma philleas e, a' fosgladh a chridhe, agus ma ghabhas e greim anama de Chriosd, mar a tha e 's an tairgse, gheibh am peacach sin maitheanas, agus gheibh Criosd glòir.

"O dhaoine tartmhor! thigibh chum
Sruth pailte nan uisge beò;
An nasgaidh gheibh am bochd a dhiol,
Gun airgiod 'us gun òr.

Carson a sruitheas sibh 'ur maoin
Air nithibh faoin nach biadh;
'Sa chailleas sibh 'ur saoth 'r gach là
Mu ni nach sàsuich miann?

Gu deònach cromaibh riums' 'ur cluas,
Ma 's àill leibh suaimhneas fior;
Le 'm theagasg bi' dh 'ur n-an 'ma beò,
'Us gheibh sibh sòlas sior.

Eisdibh 'us mairibh beò gu bràth!
Mo chumhnant gràsmhor 's leibh;
An tròcair a rinn Daibhidh ait,
Gun airc bheir mise dhuibh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1872.

## "£4100."




Saoilidh mi, a leughadair, an uair a chunnaic do shuilean an t-suim a tha air ainmeachadh air ceann na duilleig-se, gu'm faod a bhi gur e do cheud smuain, *bu mhaith na' m bitheadh e agam;* agus, an sin, theagamh, thàinig sealladh 'us sealladh air na dheanadh tu leis, na' m faigheadh tu e, gun sùil ris. Agus, cha-n 'eil iongantas orm. Tha an t-suim mòr; agus gun teagamh theireadh na coimhearsnaich, na'n cluinneadh iad, air maduinn àraidh, gun d' fhuair thu ceithir mile 'us cuig fichead punnd Sasunnach, gu 'm bu duine fortanach thu, agus gu 'm bu mhaith na 'm faigheadh iad fhéin a leithid.

Anns an leabhar a tha ag innseadh dhuinn gur e "gràdh an airgid freumh gach uilc," tha e air innseadh gu 'm "freagair an t-airgiod na h-uile nithean," no na h-uile crioch. Tha sin fior. Ciod e nach faigh e, ma tha gu leòr ann deth? Am bheil airgiod agad? Ma tha, faodaidh an tigh a 's sgiamhaiche, agus an t-àite a 's boidhiche, bhi agad. Am bheil airgiod agad? Ma tha, cuiridh

an saoghal a thoilinntinnean aig do chosaibh. Am bheil airgiod agad? Ni luchd nan dealbh, agus na bàird fhéin, seirbhis duit. Cha-n iongantach, ma ta, ged bu mhaith leat eadhon suim nach mò na ceithir mìle 'us cuig fichead punnd bhi agad.

Agus, aig an àm cheudna, dh' fhaodadh sud a bhi agad, agus a cheud uiread, gun a bhi na 's fhearr na tha thu, ged dh' fhaodas e bhi nach 'eil agad ach do thuarasdail laitheil gu do bheathachadh fhéin agus do theaghlaich.

Am bheil slàinte agad? Is mòr an t-ionmhas i! Cha lionadh airgiod a h-àite. Am bheil inntinn shiothchail agad? Cha-n innis cainnt a luach—"is cuirm i a ghnàth;" ach cha cheannaich airgiod i. Am bheil bean mhaith agad? Oh, saoibhreas thar tomhas! ach cha cheannaich airgiod neamhnuid cho luachmhor. Am bheil thu 'n ad Chriosduidh? "Is e sin an duine a 's airde uile;" Ach cha dean airgiod deisciobul Chriosd de dhuine, ged is tric a bhacas e duine o bhi 'n a Chriosduidh, neach a tha mar Chriosduidh "'n a oighre air na h-uile nithibh," seadh, "'n a chomh-oighre maille ri Criosd." Am bheil gràdh agad do 'n Bhiobull? An sin, "is fearr dhuit briathran beòil Dhé na mìltean a dh' òr 'us a dh' airgiod;" ach cha do chuir airgiod riamh ann an cridhe duine a ràdh, "Oh, cia h-ionmhuinn leam do lagh, gach là is e mo chuis-smuaineachaidh."

Ach theagamh gu 'n abair thu, ciod e a th 'aig so ri dheanamh ris a' £4100 iongantach—an fheadhain a 's iongantaiche air an cuala mi riamh.

Leig dhomh innseadh dhuit m'a dhéighinn. Mu Bhealtuinn 's a bhliadhna 1869, thog mi am *Morning Star*, paipeir-naigheachd, beagan mu'n do sguir e. Bha sgriobhadh ann mu thimchioll Frederic Attenborough, a chaochail là no dhà roimhe sud aig Nottingham. A' faicinn 'ainm ann an àite cho follaiseach, thòisich mi air smuaineachadh an cuala mi mu dhuine mòr, ionnsuichte, ainmeil, air an robh an t-ainm ud. Ach, cha chuala. Bha e ré thrì bliadhna deug thar dha fhichead a mhàin 'n a shaighdear, agus mu dheireadh bha e a' faighinn naoi tasdan 'us sé sgillinn o 'n rioghachd mur sheann saighdear, aig a thigh. Dà fhichead bliadhna 's a trì deug roimhe sud, bha tinneas tròm air, agus ged nach robh dad a dhòchas ri e thighinn as, thug iad a dh' ionnsuidh an *hospital* aig Nottingham e. Thainig e troimhe gu h-iongantach. Beagan an deigh sud ghabh e 's an arm dhearg. Ach bha rùn 'n a chridhe. "Is ann an coman an *hospital*" ars' esa, "tha mise airson mo bheatha, agus gheibh i na h-uile sgillinn a's urrainn mise' chaomhnadh no 'chosnadh fad mo latha."

Chaidh e do na h-Innseachaibh, ghiùlain e e fhéin gu ciatach, rinn e seirbhis do chuid de na h-oifigich, choisinn e airgiod; ach le so a ghnàth 'n a bheachd,—*caomhnadh gach sgillinn airson an hospital.*

'S na h-Innseachaibh fhuair e airgiod-duaise. Thàinig a chompanaich thuige. "Cha-n fhaod a bhi, a Fhred, nach caith thu do chuid a nis gu subhach. Ciod e ni am beagan a th' agadsa do 'n *hospital?* Na bi 'n ad amadan, thig leinn an aon uair-sa. Fàg an *hospital* aig na daoinibh saoibhir aig an tigh gu a cumail suas."

Ach cha deanadh. Chuir am buidheachas a bha 'n chridhe am magadh 'n a thosd, agus dhaingich e a chridhe an aghaidh an agartais. B' éigin gu 'm faigheadh an *hospital* a thearuinn a bheatha, agus a dh' fhaodadh beatha dhaoine eile a thearnadh, an t-suim uile.

Chaidh an ùine air adhart, agus fhathasd bha an aon rùn aige; gun chuimhne air na rinn e, is ann a lean e air tuilleadh a chruinneachadh.

An uair a b' éigin da, mu dheireadh, an t-arm fhagail, air sgàth aoise, agus a phill e do Shasunn, cha-n e mhàin, nach do chleachd e an t-suim chum a chuid bheag a leasachadh,—b 'e sin aon tasdan ceithir sgillinn agus feoirling 's an là—ach chuir e fhathasd seachad, tha mi a 'meas, beagan dhe' n

phàigheadh aige, leis an aon rùn a bh' aig, fad leth-cheud bliadhna—*chum na dh' fhaodadh e a thoirt do 'n hospital.*

Mu dheireadh, chaochail e; agus beagan laithean an deigh a bhàis chuir na tuitearan aige a dh' ionnsuidh luchd-riaghlaidh *hospital* Nottingham—'us bu chomharraichte an t-suim uaith-san—Ceithir mìle 'us cuig fichead punnd Sasunnach.

Dh' fhaodadh e dheanamh na b' fhearr, na 'n do chabhhar e an tigh ri linn a bheatha, ach riun 'eisempleir maith mar tha, oir leugh mi ann am paipeir Mhanchester, ann am mios Iuin, 1871, gu 'n do chuir "Iob Hilton, 'us e fhathasd beò, £1000 a dh' ionnsuidh *hospital* a' bhaile sin," a chionn agus, da fhichead bliadhn' agus cuig roimhe sud, an uair a thugadh thairis a leis na lìghichibh agus le cairdibh, gu 'n d' fhuair a shlàinte an sin. Nis cha robh ann an Iob Hilton ach "fear-reic biadh bhochd agus ola."

Air dhomh innseadh dhuibh mu na £4100 iongantach ud, inniseam dhuibh ciod iad na smuaintean a thàinig stìgh 'n am inntinn 'n uair a leugh mi sud 's a phaipeir. Bhean e rium gu geur, agus thubhairt mi rium fhéin, "Faic an duine ud, seall air na rinn e, faic mar a thug an rùn ud buaidh air a chaitheamh-beatha gu léir! Carson a rinne mar sud? Carson a chaomhnadh e 'us gach neach eile a' caitheamh?" A chionn 'us gu 'n d' fhairich e gu 'n do chuireadh coman air leis an *hospital*, le bhi 'n a mheadhon air 'aiseag chum slàinte 'n uair bha e an cunnart bàsachaidh. Aig a cheann a' s fhaide, is e bh' ann dà fhichead bliadhna 's a trì deug de shaothair, agus sgìos, agus fulangas, air an cur ris, maraon anns na h-Innseachaibh agus aig a bhaile. Nis is e m' aideachadh-sa nach e mhàin gu 'n do shaoir Criosd mise o bhàs spioradail, ach gu 'n d' thug e dhomh beatha nuadh spioradail, agus gu 'n do *bhàsaich* e chum na crìche sin. Tha mi ag aideachadh nach e mhàin gu 'n d'iarr Iosa mi 'n uair bha mi caillte, leointe, a' bàsachadh, ach gu 'n d' fhuiling e, le fulangas thar innseadh, chum m' fhaotainn, agus mo thoirt dhachaidh. Tha mi 'n am Chriosdaidh, agus tha mi a' creidsinn, air an aobhar sin, gu 'n d' thug am Fear-saoraidh dhomh beatha nach teirig, agus gur i a thoil gu 'm "bithinn maille ris far am bheil e." Nis, ciod e rinn mise air a shon? Fad an là bha a cheisd 'tighinn thugam, *Ciod e tha thu a' deanamh airson Chriosd*, a choisinn maitheanas dhuit, agus fàbhar Dhé, agus àite ann an teaghlach an Ti a 's airde, agus gealladh air an "oighreachd tha neo-thruaillidh, neo-shalach, agus nach caith as?"

Bha nàire orm ann am fianuis Frederic Attenborough, agus chaidh mi agus dh' aidich mi do 'n t-Slanuidhear, gu 'm robh doilgheas orm gu 'n robh mo ghràdh cho fuar, agus mo sheirbhis cho beag. Mhaith e dhomh mo mhi-ghnéithealachd; dh' amhairc e orm le sùil cho tlàth, agus labhair e briathran a' mhaitheanais le guth cho ciùine, gu 'n d' thug mi oidheirp o sin a mach air seirbhis na 's dillse dheanamh dha, agus air daoinibh eile a brosnuchadh mar an ceudna. Cha do sgriobh mi na briathran-sa mar b'e na dh' fhairich mi, aig an àm ud.

A bhrathair, a phiuthair, Ciod e tha *thusa* a' deanamh airson Chriosd, a bhàsaich chum nach rachadh tu a dhìth, ach gu 'm bitheadh a' bheatha shiorruidh agad?

Smuainich air na £4100 a chaomhain Frederic Attenborough, chum an toirt do 'n *hospital*, agus an sin freagair a' cheisd.

Theagamh gu 'm bitheadh agad ri ràdh, *Cha d' rinn mise aon ni riamh, fhad 's is cuimhne leam, o ghràdh do Chriosd a mhàin*, a thàinig o neamh gu talamh, a chaith beatha fulangais, agus a bhàsaich air a chrann-ceusaidh chum mo theàrnadh. Ro mhaith, a nis, a charaid, nach eagallach sin? Labhair na briathran gu socrach, a rìs, "*Cha d' rinn mise aon ni riamh, o ghràdh do Chriosd a mhàin.*" Ciod e, mata, ged nach bu duine neo-ghlan thu? Ciod

e ged nach robh mi-onair ri chur as do leth? Ciod e ged a tha thu 'n ad dheagh fhear-posda, 'n ad dheagh athair, 'n ad dheagh mhac, no 'n ad dheagh bhean-phosda? Ciod e ged bhitheadh do chairdean 'us do choimhearsnaich, le aon ghuth, ag ràdh gur neach maith thu? Am bheil cuisean—an urrainn iad a bhi—*gu maith* leat. Ciod e! gu maith leat, an uair nach d' rinn thu, le fios, aon ni riamh o fhior ghràdh do Chriosd, fad nan laithean a bha thu beò air a chuid, air do chaomhnadh troimh 'eadarghuidhe, agus air do chumail á ifrionn le 'eadar-mheadhonaireachd! Mo leughadair, Nach e so na h-uile peacadh cuideachd—cridhe cho fuar bhi agad do 'n t-Slanuidhear?

Tha an t-slighe fhathasd fosgailte. Ged nach d' rinn thu aon ni taitneach do Chriosd fad nam bliadhnachan a dh' fhalbh, ach mòran, mòran,' na aghaidh, tha e 'feitheamh ri do philltinn. An uair a leughas tusa na focail so, tha esan a' bualadh aig do cridhe 'us ag ràdh, Nach leig thu stigh mi, chum gu 'n toir mi beatha nuadh dhuit, 'us maitheanas, 'us a leithid a ghràdh a bhi agad, 'us gu 'm bi thu fo éigin o so a mach, a bhi beò cha-n ann dhuit fhéin ach dhomhsa, a bhàsaich air do shon agus a dh' éirich a rìs?

"Tha e ro fhadalach?" Cha-n 'eil, a charaid. Tha esan ag ràdh "*A nis* an t-àm taitneach." Ach na dean moille. Thig a nis, creid, agus faigh sìth ri Dia.

Ach tha thu ag ràdh, Am bheil spéis aig Criosd *dhomh-sa?* Am bheil e toilichte ma ni mi dad air a shon? Tha, tha e fhéin ag ràdh nach caill cùpan de dh' uisge fuar, air a thoirt ann an ainm deisciobuil, a thuarasdail." Ach ciod e an spéis a th' aig Criosd dhomhsa no do m' ghràdh? Ciamar chuireadh tu 'leithid a cheisd? Smuainich air, 'us e 'na sheasamh air bruaich Beinn nan crann-olaidh, 's ag amharc air Ierusalem. Tha na deòir a' sileadh o a shuilibh, agus a bhilean beannaichte ag ràdh le mulad; O Ierusalem, a Ierusalem, a mharbhas na faidhean, agus a chlachas an dream a chuirear a 'd ionnsuidh,—cia minig a b' aill leam do chlann a chruinneachadh r 'a chéile, mar a chruinnicheas cearc a h-eoin fo a sgiathaibh, agus cha b' àill leibh!" Thoir dha, mata, do ghràdh.

An Criosduidh thu, a leughadair? Nach buin a' cheisd dhuit, Ciod a tha mi 'deanamh airson Chriosd?

Am bheil e ann aig nach 'eil aobhar nàire airson fuachd a ghràidh, agus lughad a ghniomh, ri aghaidh na rinn Criosd air a shonsa?

Thigeadh an là anns am faighear rùn aig fior dheisciobluibh Chriosd cosmhuil ris an rùn a bh 'aig Frederic Attenborough; an uair a their gach anam air a nuadh-bhreth, o 'n chridhe, "Tha gràdh Chriosd 'g am cho-eigneachadh," an sin bhitheadh beatha nuadh 's an eaglais air thalamh—'leithid a dh' eud,—teangan a bha fad 'n an tosd air fhuasgladh,—lamhan, a ghlacant-airgiod cho teann air lasachadh,—làn cho mòr de Spiorad Chriosd—a leithid agus gu 'm bitheadh an saoghal aingidh air a dhùsgadh o chodal a bhàis. Chitheadh iad gu bheil brìgh 's an diadhachd.

A leughadair! gu m' 'b ann a chuircadh gràdh Chriosd éigin ort o so a mach 's na h-uile ni.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MAIRT, 1872.

## BEO NO MARBH,—CO DHIUBH?

"An ti aig am bheil am Mac, tha beatha aige; ach an ti aig nach 'eil Mac Dhé, cha-n 'eil beatha aige."—1 Eoin v. 12.



Tha iomradh againn 's an litir so air daoinibh àraidh a tha *beò*, agus air daoinibh eile a tha *marbh*.

I. An toiseach, ma ta, a thaobh nam beo.

Tha ar stéidh-theagaisg ag iomradh "An ti aig am bheil am Mac" gu bheil "*beatha aige*." Cha-n i a' bheatha nadurra a tha 's a' "bheatha" so; oir tha sin againn co dhiubh tha Criosd againn no nach 'eil; ach is i a' bheatha 'fhuaireadh 's an aithbhreith, leis am bheil sinn a' mothachadh, agus a' dol a steach do 'n rioghachd neamhaidh, agus a chombhnuidh ann an saoghal nuadh, agus a ta o' n leth muigh soilleir do luchd-amhairc spioradail, le a buaidh naomh, agus a toraidhean neamhaidh. Is i a' bheatha spioradail so comharradh cinnteach na saorsa o 'n bhàs sin a tha an lagh a' bagradh. Tha an duine fo 'n lagh, fo dhìteadh, tha an duine fo ghràs saor o 'n lagh, agus tha e beò, trid fìreanachaidh laghail, a tha 'g a shaoradh o chionta, agus an lorg sin 'g a shaoradh o 'n bhàs. Leis an dà ghné

bheatha sin, a' bheatha tha am breitheamh a' toirt do chiontach, an uair a a tha e 'toirt maitheanais dha, agus a' bheatha a tha an t-Athair neamhaidh a' comhpairteachach ris, tha oighre neimh air 'aithghinmhinn chum beò-dhòchas—tha an dà bheatha le 'chéile a toirt cinnteis dhuinne air a' bheatha shiorruidh. Is i sin a' bheatha tha an so —beatha spioradail, beatha shiorruidh.

Leis an fhocal "Am Mac a bhi againn" tha sinn a' tuigsinn Criosd a bhi againn. Tha obair chriochnaichte Chriosd an sin, agus tha creidinh a' deanamh greim air. Tha sinn ag earbsadh á Criosd, agus tha sinn an sin a' faotainn Chriosd. Mar thoradh gràis anns an anam, tha sinn a' roghnachadh an Tighearna Iosa mar bhunait ar dòchais, agus an sin tha sinn a' gabhail ris mar Thighearn ar cridhe, fear-stiùraidh ar gniomharan, agus cuspar tlachd ar n-anam. Esan aig am bheil am Mac, ma ta, is duine e aig am bheil 'earbsa ann an Iosa a mhàin, anns am bheil Iosa Criosd a' riaghladh agus a' rioghachadh, agus is cinnteach gu 'm bheil beatha spioradail agus shiorruidh aig a leithid sud a neach aig an àm. Cha-n 'eil e air a ràdh, "Bithidh beatha aige," ach, *tha* i aige, tha e 'g a mealltuinn a nis, tha e 'n a anam beò a nis.

Tha mi ag ràdh 's a cheud àite, gu bheil *am Mac bhi aig* neach 'n a chomharradh air a' bheatha *shiorruidh bhi aige,* a chionn 's gu bheil an creidimh, leis am bheil neach a' glacadh Chriosd, 'n a ghniomh beò. Ma ghabh mise, mata, Iosa Criosd mar an t-aran a thainig a nuas o neamh, mar an deoch spioradail o 'n charraig, rinn mi gniomh a tha 'deanamh soilleir gu 'm buin mi do aireimh nam beò ann an Sion.

A thuilleadh air sin, tha creidimh ann an Iosa 'n a chomharradh air beatha, a chionn na nithean maithe 'tha 'g a leantuinn. Nis, cha d' thàinig duine riamh chum Iosa Criosd, 'us cha do ghabh e ris gus an d' fhairich e 'fheum air mar Shlànuidhear. Is éigin gu 'm bi fuath ann do 'n pheacadh 'us na leanas e, air neo cha-n 'eil creidimh ann. Cha b' urrainn Criosd 'bhi air a ghlacadh as eugmhais fhioraithreachais, a tha e fhéin 'n a chomharradh air a' bheatha a dh' fhanas agus a mhaireas gu siòrruidh bhi ann.

Far am bheil creidimh, a rìs, bithidh *ùrnuidh.* Cha-n urrainn anam creidsinn ann an Criosd gun a chreidimh agus a thograidhean bhi air an cleachdadh ann an ùrnuidh; ach is i ùrnuidh anail an anama, agus far am bheil an anail tha beatha.

Faodar a ràdh air an dòigh cheudna gu bheil na toraidhean a leanas Criosd bhi air a ghabhail thugainn 'n an comharradh air a' bheatha neamhaidh bhi ann; oir an uair a ghabhas neach ri Mac Dhé, ruigidh e air tomhas de shìth agus de dh'aoibhneas; agus cha-n fhaighear sìth ri Dia, agus aoibhneas 's an Spiorad Naomh, ann an anamaibh marbha. Cha-n fhurasd do 'n chealgair samhladh aoibhneis ann an Dia a dhealbhadh.

*Tha sealbh air Iosa Criosd 'n a chomharradh air creidimh ann an iomadh dòigh.* Is e comharradh Dhé air anam beò. Faic an sud blàr a' chatha, 'us daoine a thuit 's a chogadh 'n an luidhe lionmhor air 'uachdar! Chaidh na lighichean 'n am measg, a dh' fhaicinn co bha marbh dhiubh, 'us co nach robh ach fann le call fola. Tha pàipeir air a chur air broilleach na h-uile fear 'tha beò, agus an uair a theid na saighdearan a mach a thional nan daoine leòinte, cha ruig iadsan a leas fuireach chum breth a thoirt air cor nan daoine; chi iad comharradh air na daoinibh beò, agus air dhoibh an togail gu socrach, bheir iad leo iad gus an àite anns am bi na lotan aca air an ceangal suas. Nis, is e creidimh anns a Mhac comharradh cinnteach Dhé, a chuir e air na h-uile peacach bochd, leòinte, aig an do ghabh a chridhe truagh ris an Tighearn Iosa; ged a tha e fann, 'us 'g a fhaireachadh fhéin cho dlù do 'n bhàs 'us ged bhitheadh leòn-bàis air, gidheadh tha beatha aige ma tha e' creidsinn, oir cha-n eil mealladh ann an sealbh air Iosa mar chomharradh. Is e creidimh

comharradh ard Dhé air gu bheil—"an t-anam so beò." Tha Iosa ag ràdh, "Gu deimhin, deimhin, tha mi ag ràdh ribh, an ti a chreideas annamsa, tha a' bheatha mhaireannach aige." Gu ciùine, ciùine, sibhse, 'mhinisteara Chriosd, agus sibhse a cheannaicheadh le fuil, aig am bheil spéis do luchd a' chridhe bhriste, togaibh an neach leòinte so, thugaibh leibh e, ceanglaibh suas a chreuchdan le geallanaibh sòlasach, agus aisigibh dha air ais a' bheatha a bha 'g a threigsinn, le sòlasaibh luachmhor o leabhar Dhé.

Their ni a thuilleadh air sin gu bheil *sealbh air an Tighearn Iosa trid creidimh 'n a chomharradh na 's leòr air a' bheatha mhaireannaich.* "Cha-n 'eil fhios agam" ars' neach "c' uine chaidh m' iompachadh." Mo charaid dìleas, am bheil Mac Dhé agad? Am bheil d' earbsa ann an Iosa Criosd? Is leòr sin. Ma 's urrainn thu a ràdh *o 'd chridhe*, "Tha mi ag earbsadh ann an Iosa Criosd," ged nach 'eil mòran ri ràdh mu 'd eachdraidh spioradail, tha beatha agad. Tha mòran de sheana mhuinntir aon chuid a chaill cuimhne air là am breith, no a chaill an teisteas a dhearbhadh e, agus nach urrainn an aois innseadh: air achd agus nach 'eil e' n a chomharradh air thu bhi gun slàinte nach urrainn thu là d' iompachaidh innseadh.

Mar sin, a rìs, faodaidh bhi nach robh thu air do shàruchadh ro mhòr le eagalaibh 'us uamhasaibh. An uair a a thig cuid de luchd-turuis a dh' ionnsuidh a' gheata, tha Slochd an eudòchais a' taomadh a shalchair a mach, agus tha an cù dubh a comhartaich gu garg riu, 'n uair a bhuaileas iad aig dorus tròcair; ach tha cuid eile air an toirt chum Iosa gu ciùine, air dhoibh bhi air an giùlan mar uain 'n a uchd. Mo chairdean ionmhuinn, na cuireadh so trioblaid oirbh. An d' amhairc sibh ri Iosa Criosd? An d' earb sibh as a mhàin? Is leòr sin mar chomharradh aig an àm. "An ti aig am bheil Mac Dhé tha beatha aige."

Bitheadh deagh mhisneach agaibh, a mhuinntir ionmhuinn, òlaibh a tobair an dòchais, agus le ear. sa aoibhneach ann an Dia, racha .h air adhart air 'ur turus do neamh.

II. A nis, a thaobh nam marbh.

"An ti aig nach 'eil Mac Dhé *cha-n 'eil beatha aige*"—is e sin, beatha spioradail, tha binn bàis air a cur sios 'n a aghaidh ann an leabhar Dhé. Smuainichibh air sin, cuid agaibh, oir tha na focail a' buntuinn ribhse. Cha-n 'eil beatha spioradail aig a mhichreidmheach. Is e th 'ann corp marbh a' coiseachd, closach a' gluasad, corp anns am bheil bàs an àite beatha. Cha-n 'eil Mac Dhé aige—is e sin, cha d' earb e riamh ann an Criosd chum slàinte, agus cha do striochd e riamh do threòrachadh agus riaghladh Rìgh Shioin.

A nis, faic gur comharradh air neach bhi gun bheatha spioradail, e bhi gun Mhac Dhé; oir an neach nach d' earb ann an Iosa, rinn e breugair de Dhia. Am faigh esan beatha o Dhia a leanas ann an diùltadh a theisteis? Ciamar a dhubhas Dia as binn an dìtidh, fhad 's a leanas am peacach air a bhi 'deanamh breugair d' a Chruithear féin? Tha a mhichreidimh a' nochdadh nach duine beò gu spioradail e, oir gus a so roghnaich e dorchadas. An deanadh na daoine a tha beò gu spioradail sin? Is eigin gu bheil e marbh airneo cha deanadh esan e.

Leig dhomh innseadh dhuit, gur éigin gu bheil e 'n a pheacadh uamhasach, ann am breitheanas ainglean Dhé, gu 'm bitheadh fear-éisdeachd an t-soisgeil gun chreidimh ann am Mac Dhé. Tha miltean ann nach 'eil ag earbsadh anns an "ràdh fhior" gu 'n d' thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a theàrnadh pheacach; ged a tha e "airidh air gabhail ris," cha ghabh a mhòr chuid de dhaoinibh ris. Is e michreidimh anns an t-soisgeul peacadh mòr, millteach, dhaoine—nach gabh iad ri Iosa Criosd, is e sin peacadh nam peacadh. "Is e so an dìteadh gu 'n d' thainig solus chum an t-saoghail, agus gu bheil daoine a' gràdhachadh an dorchadais na 's mo na 'n solus."

Cuimhnichibh, a luchd-leughaidh ionmhuinn, mur do ghabh sibhse riamh ri Criosd, gur fianuis chinnteach sin air sibhse bhi marbh anns a' pheacadh. Is eigin Criosd a bhi agad, oir is e beatha d' anama e, agus as 'engmhais tha thu marbh 's a pheacadh. "Oh! ach" their thu "Chaith mise mo là gu stuaim, modhail, rianail; bha mi cuimhneach air mo dhleasdanas spioradail; b' urrainn mi fheuchainn gu 'n robh mi beò do Dhia." Ach cha dhearbhadh na bheireadh tu leat mar fhianuis, ni air bith ri aghaidh a leithid so a dh' earrainn, "an ti aig nach 'eil Mac Dhé, *cha-n 'eil beatha aige*." Innsidh mi dhuit, a dhuine mhodhail, co thu; tha thu 'n ad chorp marbh air a nigheadh gu maith, 'us air do shìneadh gu h-eireachdail, air do sgeadachadh le anart geal, agus le spiosraidh cubhraidh air an crathadh ort; ach cha-n 'eil beatha agad, agus is i truaillidheachd d' oighreachd, agus is e d' ionad-chomhnuidh cinnteach "far nach bàsaich an cnuimh, 'us far nach mùchar an teine," oir "An ti nach creid dìtear e." (Marc xvi. 16.)

Theirear'leithid sud mu chuid agaibhse. Tha cuid agaibh marbh. Nach eagallach sud? Oh, na 'm bitheadh ar cuirp mar a tha ar n-anaman, cia lionmhor na cuirp mharbha bhitheadh 's na h-eaglaisibh againn! Bhitheadh bean bheò an sud, agus a' suidhe laimh rithe bhitheadh a fear 'us e marbh; an sud a rìs, leanabh beô agus seanair marbh r 'a thaic. Oh! ciod e an sealladh bhitheadh anns na h-eaglaisibh againn! Agus, theagamh nach 'eil cùram oirnn as.

III. A THAOBH NAM BEO MAR A THA AN COMHNUIDH AM MEASG NAM MARBH. Mar a tha na beò am measg nam marbh, agus clann Dhé am measg oighreachan na feirge, ciod an gné dhaoine bhuineadh bhi annta?

Feuchaibh nach dean iadsan a tha gun Mhac Dhé cron oirbhse aig am bheil e. An uair a bhitheas na lighichean a' rannsachadh cuirp mhairbh bioraidh iad aig amaibh am meur, agus air do'n phuinnsean dol 's an fhuil aca, gheibh iad bás luath. Theid luchd-aidich air uairibh gu àitibh salach chum rathaide an t-saoghail fhaicinn, ma 's fior. Tha cunnart an sin. "Thigibh a mach as am meadhon, agus dealaichibh riu, tha an Tighearn ag radh, agus na beanaibh ris an ni neoghlan!" Cha-n àite dhuibhse far am faighear na h-aingidh.

Ma 's éigin duinn an so 'bhi 'measg nam marbh thugamaid aire nach leig sinn leo an làmh an uachdar fhaotainn. Is minig a thug iad an eisempleir agus lean na Criosduidhean beò iad. Thubhairt an saoghal aingidh, "Is e so rathad na marsantachd!" agus fhreagair an Criosduidh "Leanaidh mise an doigh." 'Chriosduidhean, cha bu chòir sud a bhi. Cha-n fhaod truaillidheachd buaidh fhaotainn air gràs.

Tha cuid de na h-anamaibh marbha ud 'n ad thigh féin; do chlann, do sheirbhisich. Is éigin duit, aig d' obair, seasamh ri taic dhaoine marbha. Nach còir truas bhi againn riu—ùrnuidh dheanamh air an son? "A Spioraid shiorruidh, beothaich iad! "Oh! thoir iad gu gabhail ri Mac Dhé!" Bithibh dìleas ann a bhi toirt na teachdaireachd a bheothaicheas. Is e sin—"CREIDIBH AGUS MAIRIBH BEO,"

—*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1872.

## MAR A RAINIG AN T-ANACREIDMHEACH CRIOSD;

### NO, CUNNTAS UILLEIM HOLMES MU 'ATHARRACHADH.




*A 'losgadh nan leabhraichean.* —*faic Taobh-duill.* 3

Nan tòisichinn far an do thòisich Dia leamsa, is éigin domh dhol air ais gu là mo bhreth; oir o dh 'fhosgladh mo shùilean, is urrainn mi 'fhaicinn gu 'n robh làmh an Tighearn' orm airson maithe o 'n uair 's na tharraing mi a' cheud anail. Oh, iongantas casgaidh, fad-fhulangais, agus foighidinn Dhia a' chumhnanta! Tha mi an so gu innseadh m' a thròcairean, agus gu fianuis a thoirt m' a fhìrinn. Is comharradh mi air a chumhachd chum tearnadh gus a cheum a 's faide iadsan uile a thig d 'a ionnsuidh-san troimh Chriosd.

An uair a ràinig mi mu aois duine, bha mi cho làn diadhachd fheolmhoir 's a b' urrainn anam truagh a bhi; seadh agus 'n am namhad cho mòr do theagasg saor-ghràis; a' cur 'n an aghaidh mar gu 'm bitheadh iad an aghaidh Sgriobtuir agus reusoin, air dhomh bhi "gu diomhain air mo shéideadh suas le 'm inntinn fheolmhoir féin." Agus dh 'fhaodainn bhi air m' fhàgail an sin, agus fantuinn ann gus an là an diugh, agus a dhol sios do 'n uaigh le breug 'n am làimh dheis.

Is e slàinte, uile o ghràs, mo thlachd,

agus brìgh m' òrain, mar an ni tha freagarrach do chor chreutair thruaillidh, dhìblidh, agus an coman cuideachaidh mar a tha mise; peacach mòr, ach aig am bheil aobhar aoibhneis ann an so, gu bheil Iosa Criosd air a dheanamh dhuinne (a chreid trid gràis) "'n a ghliocas, 'n a fhìreantachd, 'n a naomhachd, agus'n a shaorsainn" (1 Cor. i. 30).

O bhi 'n am Chriosduidh a réir aideachaidh, thainig mi gu bhi ag aideachadh Dhé a mhàin, 's a bhliadhna 1821. Ach cha do stad mi fad an sin, oir dh' fhairich mi sin cho duilich dhomh fuireach ann ri creidimh Chriosd. Cha b' urrainn mi creidsinn ann an Dia a chruthaich an saoghal, agus a dh 'fhàg e gu bhi air a riaghladh mar a dh' fhaodadh e; agus thainig mi gu Dia féin àicheadh, a' creidsinn gu 'n robh an cruthachadh siorruidh, agus gu 'n robh beatha a' chreatuir bheò ag éiridh o ni éigin 'n a dhealbh. Leis na beachdaibh ud, air dhomh bhi dà bhliadhna 's a phriosain airson bhi 'n am sheirbhiseach am bùtha Mhr Carlile, chaidh mi gu Sheffield, gu bhi a reiceadh leabhraichean anacreidmheach, agus a' craobh-sgaoileadh am beachdan.

Dh 'fhan mi mar sin gus a' bhliadhna 1839. Cha chuimhne leam gu 'n robh amharus orm mu na beachdan agam a bhi fior. An ceann ùine cha robh mi cho deigheal air daoinibh eile thoirt a dh' ionnsuidh mo bheachd, ag ràdh rium fhéin, Ma tha iad (na Criosduidhean) a' faotainn tlachd 'n am mealladh, deanadh iad sin; carson a ghabhainn-se trioblaid dhiubh? Ach bhitheadh deasboireachdan beaga agam ri luchd-eòlais, a dh' aidich Criosd, agus mar is tric 's e theirinn 's a cheann mu dheireadh, "Nan robh mise a' creidsinn ann an Criosd, bheirinn ùmhlachd d' a àithne; cha ghabhainn orm a dheanamh mar a tha sibhse a' deanamh."

Bha e 'n a chleachdadh agam, fad na h-ùine so a ràdh, 'n uair bhithinn a' bruidheann mu bhith Dhia, "Mata, ma tha a leithid ann, cha-n 'eil mise ag iarraidh uaith ach ceartas, cha-n 'eil mi ag iarraidh a thròcair; is éigin domhsa bhi mar a rinn e mi, agus cha-n urrainn mi creidsinn ach mar a tha mi 'deanamh." Ciod e ach gràdh a' chumhnanta, agus tròcair an aghaidh toillteanais a bhac claidheamh ceartais o thighinn a nuas air mo cheann ciontach? Agus ciod e ach gràdh siorruidh agus rùn biothbhuain Dhé thug gu mo ghlùnaibh mi, leis a' Bhiobull 'n am làimh?

Mar so bha an Tighearn caomh 'g am threòrachadh air adhart, agus 'g am ulluchadh chum an fhìrinn iarraidh, le bhi 'cur cuideachadh thugam, 'n a fhreasdal, oir cha deachaidh mise mach 'g a iarraidh. Ghabh mi am Biobull aon là Sàbaid, agus shaoil mi gu 'n leughainn e le aire. Leugh mi, agus cha b' urrainn mi gun chreidsinn, agus ghuidh mi, mar an ceudna, airson soluis na 's mò, agus tuigse na 's fearr air na leugh mi. B' urrainn mi fhaicinn *gu 'n robh sluagh Dhé ann, agus gu 'm bu shluagh sona iad*, le còir anns na beannachdan 'tha focal Dhé a' gealltainn. A thuilleadh air sin, chunnaic mi nach robh Dia ag àithneadh aon ni ach ni a b' fheairrd duine, na 'n deanadh e e; agus nach d' iarr e air ni a sheachnadh ach ni bu mhisde e. Thàinig urram do Dhia a stigh do 'm chridhe, agus dh' èigh mi agus ghuidh mi gu 'm bithinn am measg a phobuill; seadh, thug mi ionnsuidh dhian air mi fhéin 'atharrachadh, agus bha iomadh rùn maith agam nach do choimhlion mi. Cha d' fhuair mi fhathasd èolas air spioradalachd lagha Dhé, no air plàigh mo chridhe.

Is e an ni bu chruaidh dhomh a chreidsinn gu 'n d' rinneadh Mac Dhé 'n a fheòil. Is fad a thug mi oidheirp air sud a thuigsinn, agus shaoil leam nach b' urrainn mi a chreidsinn gun sin. Bha bùth beag agam airson leabhraichean a reiceadh, agus aon là, cheannaich duine còir trachd anacreidmheach uam, air a chur a mach le W. Hone. An uair a phàigh e a phrìs, thubhairt e, "Am bheil fhios agad co mi?" "Cha-n 'eil," ars' mise. "Mata," ars' esan, "is mise an duine a chuir a mach an trachd

thruagh sin, agus cheannaich mi i chum a losgadh, mar a tha mi 'deanamh orra uile." Ars' mise, "Is mise fear de na gillean-bùtha aig Mr Carlile, agus tha amharus air tòiseachadh agam a thaobh na beachdan aig' a bhi fìor, mar a shaoil mi uaireigin." Spar e orm na beachdan ud a chur uam, agus dh' innis e cho truagh 's a bha e fhéin 'n uair a smuainich e air na rinn e. Beagan an deigh sud chaochail Mr Hone.

An ùine aithghearr an deigh sud, chaidh mi gu eaglais air am bheil mar ainm, The Weigh-house Chapel, 'us dh' éisd mi ris an t-seinn agus an ùrnuidh gun ghluasad inntinn. Ach an uair a leugh am ministear stéidh a theagaisg, leagh mi air ball. Is e bh' ann Criosd a' feòrach o Pheadar, "Co tha sibhse ag ràdh is mi?" "Is tusa Criosd, Mac an Dè bheò." Ach thug na briathran a leanas buaidh orm nach urrainn mi dheanamh aithnichte, "Is beannaichte thusa, Shimoin Bhariona, oir cha d' fhoillsich fuil 'us feòil sin duitse, ach m' Athair a tha air neamh." (Mat. xvi. 17.) Chreid mi air an uair, agus leis an fhoillseachadh ud; agus cha teid millseachd na h-aimsir ud as mo chuimhne gu bràth. Oh, an t-aoibhneas a bh' agam ann an eòlas Chriosd. Oh, an t-aoibhneas a th' agam gu bheil e mar a dh' fhoillsicheadh dhomh e.

B' éigin domh ni an deigh ni 'leigeadh dhiom 'n am chleachdadh, nach d' fhuair mi 'réir focail Dhé. Rùnaich mi an seachnadh, agus dh' iarr mi cabhar chum sin, *oir thainig mi gu bhi gun earbsa 's am bith as mo chomas féin;* agus choimhid an Tighearn caomh mi, oir ged is minig a chuireadh impidh orm pilltinn d' an ionnsuidh, cha d' rinn mi e. Bha na leabhraichean a bha mi a' reiceadh a nis 'n a uallach air mo choguis. Chodhùin mi nach robh mi ach 'tighinn beò air amaideas dhaoine, agus gu 'n robh sin ceart: agus bha mi ann an leithid de shuidheachadh, nach robh fhios agam ciamar a gheibhinn as.

Dh' éigh mi ri Dia airson saorsainn; agus an ceann ùine fhuair mi saorsainn troimh bhàs mo chompanaich 's a cheannachd. Ach an deigh sin bha 'leithid a dh' aireimh leabhraicheau agam de 'n t-seòrsa a bh' ann, agus dhealbhan, nach robh fhios agam ciod a dheanainn leo. Bha iad ro dhon gu 'n sgaoileadh am measg mharsantan airson am bathair fhilleadh annta, gidheadh cha robh mi deònach m' airgiod a chall, no buannachd a bhi agam dhe 'n reiceadh ri neach eile chum an reiceadh rìs; agus chord mi ri neach a bha toileach an gabhail air sé sgillinn am punnd. Ach O! mar a sgiùrs mo choguis mi an deigh dhomh an cordadh a dheanamh. Bha mi truagh an là sin; m' oidhche lùb mi mo ghlùnan, ach cha b' urrainn mi ùrnuidh a dheanamh; mu dheireadh thubhairt mi, "A Dhé ghràsmhoir, dean tròcair, agus teagaisg dhomh na ni mi." 'S a mhadainn thubhairt mi ri 'm mhnaoi, "Cha-n 'eil sìth agam o dh' aontaich mi na nithean sin a reiceadh. Cha-n fhaod mi an reiceadh, agus gheall mi; ciod e ni mi?" Is e thubhairt i, loisginn iad mu 's cuireadh iad dragh orm mar sin." Rinn mi e air ball, agus cha d' rinn mi teine riamh bha cho taitneach leam.

Tha mi ag aithris na nithean-sa chum innleachdan Shàtain a leigeadh ris, agus impidh dhroch cridhe, agus leithsgeulan na feòla, chum ar truaillidheachd 'fholach, agus deagh choslas a chur air an olc. Faodaidh cuid de 'm luchd-leughaidh bhi mar a bha mise. Is e theirinn riu, na deanaibh moille ri aghaidh an uilc; thugaibh seachad an iobairt, cia b 'e cho mòr 's a tha i, agus cha-n fhuiling Dia dhuibh gu 'n caill sibh air.

Chaidh mo threòrachadh an fhad so, ach ann am mòr dhorchadas a thaobh na fìrinn; air uairibh le dòchas gu 'n ruiginn neamh, agus gu 'm maitheadh Dia mo pheacadh; agus a rìs ann an eudòchas, a' meas gu 'n d' rinn mi am peacadh airson nach 'eil aithreachas. Air uairibh bha slighe réidh agam gu caithir grais, agus faireachadh air gu 'm bu mhac mi do Dhia, agus gu 'n

robh m' earbsa as ; a rìs, bha mi fuar, aimrid, mi-tharbhach ; bha an ùrnuidh 'n a dragh, agus leughadh an fhocail 'n a uallach. Chaidh mi cuide dh' uairean do 'n eaglais ; aon là do dh' eaglais G—— Q—— Street ; uair eile do dh' eaglais eile ; ach cha d' fhuair mi solus. Thubhairt iad rium gu 'm b' éigin domh ni a' deanamh, ach cha d' innis iad dhomh ciamar a' dheanainn e ; agus mi a' feuchainn na dh' fhaodadh mi a dheanamh, agus bha mi toileach bhi gniomhach, oir cha do thuig mi fhathasd gu bheil fìreantachd Chriosd 'n a obair chriochnaichte, agus gu bheil i do na h-uile, agus air na h-uile a chreideas. (Rom. iii. 22.)

Mar so dh' aithris mi gu h-aithghearr cuid de na nithibh bu chomharraichte a thachair dhomh ré cheithir bliadhna. Fhuair mi a nis eòlas air boirionnach, a bha fad ann an seirbhis Chriosd ; agus a thubhairt rium gu 'n robh mo bheachdan ro laghail. Cha do thuig mi ciod a bha i ag ràdh, agus cha bu toil leam m' aineolas a' rùsgadh le bhi farraid. Ach dh' iarradh orm dol a dh' éisdeachd Mhr F——. Cha robh sin cruaidh orm 'n uair a dh' éisd mi e uair no dhà ; oir bha a theagasg cho freagarrach do mo chor nach b' urrainn mi fuireach as. Is ann bha e cho maith gu 'm bu duilich a chreidsinn, agus chuir e mi a rannsachadh nan Sgriobtuirean 'g a dhearbhadh. Ach bha a theagasg agus am Biobull 'n an aon. Oh, mar adh' òlainn stigh na theireadh e !

Air an t-samhradh sin 1843, air feasgair na h-uile Deciadain, bha e a' teagasg air Criosd mar fhionan, agus a shluagh mar gheugan ; Criosd am buachaill, agus a shluagh mar chaoraich ; Criosd mar an dorus, agus a shluagh a dol a stigh agus a' faotainn ionaltraidh ; agus oh ! mar a dh' éigh mi ri Dia, geug a dheanamh dhiom, no caor, agus mo leigeadh a stigh. Bhean e cuideachd ri 'm fhaireachadh, agus theireadh e gu 'm b' ann airson anaman sgíth, sàraichte, leòinte le peacadh, mar sud, a dh' fhoillsicheadh Criosd air crann an t-soisgeil, agus a cheusadh e air Calbharaidh. Bu ghann gu 'm b' urrainn mi creidsinn gu 'n robh gràs cho saor, agus slàinte gun chumha, mar a thubhairt esan, agus gidheadh bha focal Dhé leis. Dhearbh mi na leugh agus na chuala mi le focal Dhé, agus dh' fhosgail an Tighearn mo chridhe chum an fhìrinn a ghabhail ann a gràdh, agus is ann bu mhò mo thlachd innte.

Bha mi aig amaibh fo amharus gur e mealladh a bh' agam ; gu 'n robh an t-atharrachadh a thàinig orm a mhàin feòlmhor. Ach tha mi a' glacadh misnich, air dhomh creidsinn gur e th' ann an fheol a' miannachadh an aghaidh an Spioraid, agus a' diùltadh bhi fo chuing. Tha e a' dearbhadh orm m' anmhuinneachd, agus m' fheum air slàinte o shaor-ghràs *a mhàin*. Ach an uair a chi mi mi féin "coimhlionta annsan," agus e ag ràdh, "Is mi do shlàinte," an sin is urrainn mi a mholadh, a' meas nach ruig mi leas amharus a bhi orm.

---

Sgriobh mi mar sud 's a bhliadhna 1845 ; agus a nis (1850) tha mi fhathasd 'n am mhiorbhuil tròcair, fo fhiachaibh na 's mò do shaor-ghràs. Is e mo thròcair nach treig e obair a làimhe, agus gu 'n toir e glòir maille ri gràs. Dhasan gu robh cliù gu bràth, Amen.

—*Abridged.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1872.


## "OS CIONN CEITHIR FICHEAD."

### CUIMHNEACHAN MU SHEANN SEIRBHISEACH CHRIOSD.



Aig aois ceithir fichead, thòisich a choluinn fhoghainteach air geilleadh fo chudthrom a bhliadhnachan, agus air cromadh beag a bhi ann—b' iongantach mur deanadh e sin. Bha e cho anmhunn 'us nach leigeadh a chlann leis fuireach na 's fhaide leis fhéin, no a sheann ghairm a leantuinn. "Athair," ars' iadsan ris, "rinn sibh gu leòr mar tha. Tha e an damhair dhuibh fois a ghabhail. Thigibh, fanaibh maille ruinne. Leigibh dhuinn 'ur gleidheadh. Gabhaibh 'ur saorsainn 'n ar tighibh uile. Rachaibh do 'n àite a 's àill leibh, agus an uair a 's àill leibh, agus deanaibh 'ur dathigh far an teid sibh. Is leibh na th' againne. Ach na saothraichibh na 's fhaide, agus na fanaibh na 's fhaide leibh féin."

Ach cha deanadh. Cha gheilleadh e. Fad dà bhliadhna an deigh sud dh' fhuirich e 'n a thigh fhéin, agus shaothraich e 'n a ghairm.

Ach fad' an am' so, chaidh e a choimhead na h-uile teaghlaich, agus rinn e ùrnuidh 's na h-uile tigh, agus labhair e ris na h-uile duine, bean, 'us

leanabh a bha a dh' aois fhreagarraich, ann an àite far an robh cuig mìle sluaigh, agus bha mòran air an dùsgadh le 'bhriathraibh. Shuidhich e mar an ceudna, agus chum e air chois coinneamh-ùrnuidh aonaichte, a' dol o thigh gu tigh cho fad 's a b' urrainn e a sgaoileadh. Agus b' e so toiseach ath-bheothachaidh, a ràinig air na h-eaglaisibh uile, agus ach beag air na h-uile teaghlach 's a bhaile, ann a cuairt bheannaichte. Agus thachair sud uile an deigh dha bhi *ceithir fichead bliadhna a dh' aois*, agus cho lag, nach robh a chlann airson e fuireach 'n a thigh fhéin no dealaichte uathsan.

Aig ceithir fichead bliadhna 's a dhà thug iad buaidh. B' éigin da géilleadh. Chaidh e a dh' fhuireach cuide ri 'chloinn. An sin, ann am baile eile, dà fhichead mìle o 'n bhaile 's an robh e, fhuair e àite-saothrachaidh ùr 'us cha-n e àite-fois mar a dh' iarr a chlann. A' sealltuinn timchioll air, chunnaic e dà mhìle 'us cuig ceud sluaigh, le eaglaisibh 'n am measg gun amharus, ach gun aon neach le spiorad Chriosd chum cùram a ghabhail de 'n anamaibh. An sin le creidimh 's an t-Slànuidhear a tha a ghnàth an làthair. dh' fhill e 'fhalluing timchioll da, lion e a phòca le trachdaibh, agus dh' fhalbh e air a chois, agus leis fhéin. Le a lorg 'n a laimh, air chrith leis an aois, chaidh e o thigh gu tigh mar a rinn e roimh far an robh e, gus an d'ràinig e na h-uile tigh, agus an d'fhàg e a rabhadh gràdhach, agus a ghuidhe dùrachdach air cluasaibh agus cridheachaibh gach anama.

Ann an so cha robh toradh a shaothar r 'a fhaicinn leis, ann an dùsgadh follaiseach, mar anns an àite eile. Cha-n e nach robh a leithid ann, ach a chionn 'us gu 'n d' thugadh dhathigh e d' a thigh 'us d' a Mhaighister shuas, mu 'n d' abuich an siol, a chuireadh leis, chum foghair. Air dha an taghail mu dheireadh a dheanamh, an ùrnuidh mu dheireadh a chur suas, air dha bhi 's an tigh mu dheireadh uile, chaidh e gu tigh nighinn a chodal, le sùil an ath là ri toiseachadh a rìs air dol thairis air na teaghlaichean a' s mò a chuir feum air a sheirbhis.

Ach bha an obair mhaith aige criochnaichte. Bha e beò iomadh seachduin an deigh sud, ach cha deachaidh e mach a rìs, fhad 's bu bheò e. Chunnaic an neach a sgriobh so e 'n a sheòmair beagan ùine roimh a bhàs, 'us bu shochair e. Cha teid a chòmhradh as a chuimhne gu bràth.

"Oh!" ars' esa, "ré fhichead bliadhna nis, shaoil leam nach bitheadh anns a' bhàs ach buannachd. Ach cha robh fhios agam. Bha sìth agam. Dh' fhoghluim mi mar an ceudna gu' m b' e Iosa m' urras, agus mo dhòchas airson naomhachd cho maith ri maitheanas. Bha mi ullamh—làn ullamh agus a' feitheamh. Agus shaoil leam, aig an fhocal, 'n uair a thigeadh a' ghairm, gu 'n togainn m' imrich 'us gu 'n siùbhlainn le mòr aoibhneas. Ach cha-n 'eil e mar sin. Gheibh mi e air dhòigh eile. Cha-n 'eil e cho furasd 's a shaoil leam."

"Oh! Ciamar tha sin? Cha-n 'eil eagal oirbh bàsachadh?"

"Cha-n 'eil! Moladh do Dhia, cha-n 'eil!"

"Ciod eile, mata?"

"Cha-n e togail imrich a tha anns a bhàs, mar a shaoil leamsa, a bhràthair! Is e th' ann, toirt as a chèile an seann tigh tha so le cuid 'us cuid; agus mar a tha an seann aitreabh a' géilleadh, tha e uamhasach. Agus gidheadh, eadhon an so tha an Slànuidhear maille rium. Cha-n 'eil e 'g am thréigsinn; agus tha a ghràs foghainteach air mo shon. Air uairibh eiridh an éigh—'Ma dh' fhaodas e bhi, rachadh an cùpan so seachad orm.' Gidheadh, a rìs, 'Cha-n e mo thoil ach do thoil gu 'n robh deanta, an deigh a' chuid eile, agus tha an t-sìth ann." Mar so labhair an duine urramach, agus shuidh mise gu toilichte aig a chosaibh.

A nis, ciod e thug 'leithid a chomas dha air toradh a ghiùlan 'n a shean aois?

A' taghail air cuig mìle sluaigh an

deigh dha bhi ceithir fichead bliadhna dh' aois, agus air dà mhìle agus cuig ceud an deigh dha bhi ceithir fichead 's a dhà? Co uaith bha an comas? Dh' fhoighnich mi dheth. Dh' innis e. Leigeadh na briathran aige riumsa, mar is cuimhne leamsa iad, an fhìrinn ris.

"Bha mi air m' iompachadh òg, ann an àite mo bhreith. Ré dha fhichead bliadhna, bha mi 'n am bhall 's an eaglais, agus 'n am Chriosduidh, a réir mo bheachd, gun bhi 'n am mheadhon, fhad 's is aithne dhomh, air aon anam iompachadh, agus sin fad mo bheatha eadar fichead agus trì fichead bliadhna dh' aois. Air uairibh 'n uair a smuainicheas mi air tha mi làn broin 'us nàire. Ach cha b' aithne dhomh na 's fhearr. Bha mi cosmhuil ri daoinibh eile 's an eaglais; bha mi cùramach mu dhleasdanasaibh na diadhachd, uaigneach 'us follaiseach—ghleidh mi an t-Sàbaid, rinn mi urnuidh, leugh mi am Biobull, chaidh mi gu bord an Tighearna, agus shealbhaich mi gu minig comunn an Spioraid, agus cochomunn pobull Dhé, bha mi taingeil 'n uair shoirbhich leam, chumadh suas mi ann an trioblaid, agus bha sòlas agam ann an dòchas na glòire; agus gidheadh *ré an da fhichead bliadhna*, cha-n fhiosrach mi gu 'n robh mi 'n am mheadhon air aon anam a theàrnadh."

An sin ruith na deoir sios air a ghruaidhibh preasach, 'n am fiadhnuisean air meud a bhròin.

"Mu dheireadh, 'n uair bha mi tri fichead bliadhna dh' aois, thoilich e Dia sluagh an àite 's an robh mi 'fhiosrachadh le cumhachd nach fhaca mi riamh roimhe. Bha na ceudan air an iompachadh—cuid diubh o mheasg na muinntir bu chruaidhe 'us a b' aingidh, agus cuid eile o mheasg na muinntir bu moghail, rianail. Bha gluasad mòr cuideachd am measg nan Criosduidhean. Bha mi fhéin air mo thoirt fo dhearbhachd—cha-n e nach robh mi 'n am Chriosduidh, ach gu'n robh mi gun fheum 's an eaglais—'n am chraobh-fhige mhi-tharbhach ann an garadh Dhé, na 's miosa, a réir mo bharail, na peacach neo-iompaichte 's an t-saoghal. Agus an uair a shaoil mi gu'n iocainn air sin le beatha air a caitheamh chum maithe, bhuair Satan mi le bhi ag ràdh gu 'm bitheadh e 'na fhanoid air Dia a bhi tairgseadh dha fuighleach beatha air a caitheamh 's a pheacadh, agus a bhi ag iarraidh air mo shean aois a chleachdadh chum tearnadh dhaoine eile.

"Ach cha b' urrainn e mo chumail o bhi 'g am thairgseadh fein do 'n Tighearn. Ach is ann a nis a thoisich an cath; oir ann a bhi 'feuchainn ri maith a dheanamh do dhaoinibh eile fhuair mi aithne air fuachd mo chridhe féin, gus an robh cudthrom m' uallaich, cha-n ann anns a mhi-tharbhachd a bh' agam roimhe, agus anus an neo-chomas a bha làthair air ni maith a dheanamh eadhon a nis.

"An sin thainig am buaireadh gu 'm b' fhearr sguirsinn agus a ràdh, 'Och! Cha-n urrainn mi aon ni a dheanamh airson Dhé: cha-n 'eil mi freagarrach air a shon; agus na 'm bitheadh, bha mo chomas cho fada diomhain, gu'm bheil e gun fheum.' An so rìs is minig a bhuair Satan mi, ag ràdh 'Ro shean chum atharrachadh. Amadain, a smuainicheadh air!' Ach thàinig dòchas thugam, agus rùnaich mi nach sguirinn. An sin dh' éigh mi ri Dia 'n am éigin, a Spiorad a thoirt dhomh, agus mo neartachadh airson a sheirbhis. Bha mo rùintean diomhain agus cha b' fhearr mo ghlaodh airson an Spioraid, gus mu dheireadh, am faca mi gu 'm b' e obair Chriosd mo chridhe a chur ceart, agus a chumail ceart, airson obair an Tighearna, le a làthaireachd ann an cumhachd an Spioraid Naoimh, agus nach b' e m' obair-se e. Buinidh teàrnadh do Chriosd—earbsa agus seirbhis dhomhsa.

"O 'n uair sin dh' fhàg mi an obair ann an làmhaibh an t-Slanuidhir gu deanamh, agus sheall mi ris airson gu'n deanadh e i, ann an làn earbsa as; agus cha robh mi air mo mhealladh. O 'n uair sin fhuair mi furasd' e a' chuing a bhi orm agus an crann-ceusaidh a ghiùlan; agus faodaidh mi 'ràdh,

chum cliù saor ghràis, gu'n do bheannaich e mi 'n a sheirbhis, agus gu'n do shoirbhich e leis an obair a thug e dhomh. Agus so a their mi, a bhrathair, ma bha mise 'n am mheadhon air maith a dheanamh, is e an Tighearn a bha maille rium, agus a bha annam a rinn e, 'us cha-n e mise. Ma bha an fhìrinn a thaobh Iosa annam 'n a thobar uisge a' sruthadh suas chum na beatha maireannaich, agus as an do shruth beatha do chàch, cha robh annamsa ach an soitheach a ghiùlain an t-uisge, no a' phiob' iaruinn 'bha 'g a threòrachadh. Tha an cumhachd o Dhia. Do Dhia gu'n robh a' ghlòire."

B' e so eachdraidh an t-seana Chriosduidh á America, fada na 's cumhachdaiche agus na 's druightiche, mar a thainig e uaith féin, le bilibh air chrith agus gruaidhibh fliuch le deuraibh, na 's is urrainn e bhi o pheann sgriobhadair.

An uair a sguir e, thainig smuaintean agus ceisdean thugam ; ach cha robh ach mionaid ann mu 'n cualas fead o 'n rathad-iaruinn, agus gus am b' éigin an duine urramach fhàgail leis fhéin, a' feitheamh ris a' ghairm bheannaichte.

Is e an ni a b' iongantaiche uile an t-eadar-dhealachadh eadar da fhichead bliadhna a dh' aimrideas 'n a làn neart, agus dà bhliadhna thar fhichead de tharbhachd cho mòr 'n a shean aois. Da fhichead bliadhna gun aon anam 'iompachadh, agus rê dhà bhliadhna an déigh na ceithir fichead, ceudan air an iompachadh! Oh! b' airidh sud air beachd-smuaineachadh air.

Ann am bhi' dealachadh ris an duine urramach ud, bha aon fhocal air a ràdh dh' fheuchainn an ann ann fhéin no ann an Criosd a bha tobar a shìthe. Gu 'm maitheadh Dia e, ma bha easbhuidh treibhdhireis no urraim an sud, eadhon a réir coslais. A' glacadh a làimhe, thubhairt mi, "Rinn sibh mòran airson Chriosd, agus 'aobhair, agus dh' fhairich sibh mòran mar an ceudna, agus cha bhi nàire oirbh taisbeanadh 'n a fhianuis an làthair 'Athar agus 'ainglean naomha."

Sheall e rium, le neul mulaid 'us iongantais an àite an aoibhneis air 'aghaidh, agus le a dhà laimh a' glacadh mo làimhe, thubhairt e, "Cha-n e sin! Cha-e sin, a mhic! Is e tha an sin uile neoni. Cha-n 'eil annam fhéin ach neoni. Is luideagan salach m' fhìreantachd—mar notachan reubta, dubha, gun diù, banca bhriste. Cliù do Dhia, tha dòchas a 's fearr agam. Is leamsa Iosa agus is leis mi—agus is leòr sin. Bithidh esan a bha maille rium maille rium aig a' bhàs. Is leòr a ghràs. Cha bhi nàire orm 'n a fhianuis; oir cheannaich e le 'fhuil, agus sheulaich e le a Spiorad mi. Agus cha bhi nàire orm dol an làthair 'Athair-se agus m' Athair-se; oir ni e cosmhuil ri 'iomhaidh ghlormhoir mi, agus an sin bithidh mi cosmhuil riusan a 's leis. Is e Iosa na h-uile anns na h-uile. Slàn leat. Gu'n robh Iosa maille riut *gu siorruidh!*"

---

A leughadair! am bheil thu *ann an Criosd*. 'N ad gheig bheò ann am fionain bheò, agus a' nochdadh sin leis an toradh a tha thu a' toirt uait, ann an tomhas *air bith*, do Dhia. No an e a th' annad fear-aidich mi-tharbhach, marbh, "gun ort ach duilleagan?" Leugh Eabh vi. 7, 8, agus leugh Thimoteuis i. 15.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1872.

## LUTHER ANN AM WORMS.



*Faic taobh-duill* 2.

A leughadair,—Tha dòchas 's an t-soisgeul do dhuine 's am bith, fhad 's is beò e. Tha Criosd gu neo-chriochnach toileach air *peacadh a mhaitheadh*. Tha cumhachd neo-chriochnach aig an Spiorad Naomh *chum cridheachan atharrachadh.*

Tha iomadh eucail cuirp ann nach gabh leigheas. Cha-n urrainn na lighichean a 's fearr an leigheas. Ach, buidheachas do Dhia! Cha-n 'eil eucailean anama ann nach gabh leigheas. Is urrainn peacaidhean, cia b' e an gnè no an àireamh, bhi air an dubhadh as le Criosd. Is urrainn na cridheachan a 's cruaidhe agus a 's aingidh bhi air an *atharrachadh.*

A leughadair, tha mi ag ràdh a rìs, fhad 's a tha beatha ann, tha dòchas ann. Faodaidh am peacach a 's sine, a 's truaillidhe, a 's miosa, bhi air a thearnadh. Thigeadh e a mhàin dh' ionnsuidh Chriosd, aidicheadh e a pheacadh, éigheadh e ris airson maitheanais,—tilgeadh e 'anam air Criosd, agus slànuichear e. Cuirear an Spiorad Naomh a nuas air a chridhe, a réir geallaidh Chriosd, agus nithear creutair nuadh dheth, le a chumhachd neo-chriochnach.

Cha leig mi dhiom dòchas gu 'm faod neach bhi 'n a Chriosduidh, cia b 'e na bha e roimhe. Tha fhios agam gur mòr an ceum eadar bàs 'us beatha. Is aithne dhomh an t-asdar buan a th' eadar cuid a dhaoine 'us flaitheanas. Is aithne dhomh cruas, lethbreth, aingidheachd a' chridhe nadurraich. Ach is cuimhne leam gu 'n d' rinn Dia an t-Athair an saoghal maiseach de neoni. Is cuimhne leam gu 'm b' urrainn guth Chriosd ruighinn air Lasarus 'n uair bha e marbh ceithir laithean, agus a thoirt air ais o 'n uaigh. Is cuimhne leam gach buaidh ghlòrmhor a thug an Spiorad am measg nan uile chinneach. Is cuimhne leam sin, agus cha ruig mi leas bhi gun dòchas. Seadh! na dearbh dhaoine a tha nis marbh 's a pheacadh, faodaidh iad éiridh suas chum bith nuaidh, agus gluasad am fianuis Dhé ann an nuadhachd beatha.

Carson nach bitheadh e mar sin? Tha an Spiorad Naomh 'n a Spiorad cumhachdach, trocaireach, gràdhach. Cha phill e o dhuine air bith airson e bhi truaillidh. Cha sheachainn e duine air bith airson a pheacaidhean bhi dubh agus sgarlaid.

Cha robh aon ni 's na Corintianaich, a bheireadh air a thighinn g' am beothachadh. Tha Pol ag ràdh mu 'n déighinn gur e bh' annta, "luchd-striopachais, luchd iodhal-aoraidh, luchd-macnuis, gaduichean, daoine sanntach, misgeirean, luchd-anacainnt, luchd-foireigne." Gidheadh bheothaich an Spiorad iadsan. "Tha sibh air 'ur n-ionnlad," tha e a'sgriobhadh, "tha sibh air ur naomhachadh, tha sibh air 'ur fìreanachadh, ann an ainm an Tighearn' Iosa, agus tre Spiorad ar Dé-ne. (1 Cor. vi. 9, 11.)

Cha robh aon ni 's na Colosianaich a bheireadh airsan an cridheachan fhiosrachadh. Tha Pol ag innseadh dhuinn gu 'n do ghluais iad ann an "striopachas, neoghloine, fonn-coll-aidh, ana-miannan, agus sannt, ni a 's iodhal-aoradh." Gidheadh bheothaich an Spiorad iadsan. Thug e orra gu 'n do "chuir iad diubh an seann duine maille r' a ghniomharaibh, agus gu 'n do chuir iad umpa an duine nuadh, a tha air 'athnuadhachadh ann an eòlas, a réir iomhaigh an ti a chruthaich e." (Col. iii. 5, 10.)

Cha robh aon ni ann am Muire Magdalen, a bheireadh air an Spiorad a h-anam a thoirt beò. Aon uair bha seachd deamhnan innte. Bha i 'n a bean, ma 's fior an eachdraidh, a bha ainmeil airson a h-aingidheachd agus a h-uilc. Gidheadh rinn an Spiorad creutair nuadh dhi—sgar e i o a pea-caidhean—thug e chum Chriosd i—rinn e i gu 'm b' i bu deireannaiche a bha aig a chrann-ceusaidh, agus bu luaithe bha aig an uaigh.

Cha tionndaidh an Spiorad gu bràth o anam airson a thruaillidheachd. Cha d' rinn e riamh e. Cha dean gu bràth. Faodaidh e an dream a 's miosa dhiubhsan a leughas an trachd so a gha-bhail, agus soithichean gràis a dheanamh dhiubh.

Carson nach bitheadh e mar sin? Is e Spiorad uile-chumhachdach a th' ann. Faodaidh e cridhe feòla dheanamh de 'n chridhe cloiche. Faodaidh e na cleachdaidhean a 's miosa a bhriseadh mar asgart roimh 'n teine. Faodaidh e na nithean a 's duiliche dheanamh socrach, agus na h-aobhairean a 's mò a th' ann an aghaidh na fìrinn a thoirt gu leaghadh as mar shneachd 's an earrach. Rinn e gu tric e, agus is urrainn e a dheanamh rìs.

Faodaidh an Spiorad Iudhach a ghabhail—namhad mòr Chriosd—fear-geur-leanmhuinn mòr nam fior chreid-mheach—fear-dionaidh mòr bheachdan nam Phairiseach—am fear a 's mò a chuir an aghaidh teagasg an t-Soisgeil,—agus an duine sin atharrachadh gu bhi 'n a shearmonaiche eudmhor air a chreid-imh a bha e aon uair a' claoidh. Rinn e mar tha e; rinn e leis an Abstol Pol e.

Faodaidh an Spiorad manach Papanach a ghabhail, air a thogail am measg shaobh-chràbhaidh nam Papa-nach—air a thogail o 'oige chum teagasg feallsa a chreidsinn, agus ùmhlachd a thoirt do 'n Phapa—làn de mhearachdan,

—agus an duine sin a dheanamh 'n a fhear-teagasg, gun choimeas da, air fìreanachadh trid creidimh a mhàin. Rinn e sin le Martin Luther.

Faodaidh an Spiorad ceard Sasunnach a ghabhail, gun ionnsachadh, gun chuideachadh, gun airgiod—duine a bha roimhe sin ainmeil airson toibheim 'us mionnan a mhàin—agus a thoirt air leabhar diadhaidh a sgriobhadh, nach robh a leithid ann 'n a rathad fhéin o laithibh nan Abstol. Rinn e so le Eoin Buinian, ùghdair "Turus an Eilthirich."

Faodaidh an Spiorad seòladair a ghabhail—làn saoghaltachd agus peacaidh—caiptean aingidh luing-thràillean,—agus an duine sin a dheanamh 'n a mhinisdear cumhachdach an t-soisgeil; 'n a fhear-sgriobhaidh litrichean a tha 'n an tigh-thasgaidh de dh' fhaireachadh a Chriosduidh, agus laoidhean, a tha ainmeil, agus air an seinn 's gach aite 's am bheil cainnt Shasuinn air a labhairt. Rinn e sin le Eoin Neuton.

So uile rinn an Spiorad, agus tuilleadh mu nach urrainn mi 'labhairt na 's mion. Agus cha-n 'eil làmh an Spioraid air a giorrachadh. Cha-n 'eil a chumhachd air fàs fann. Tha e cosmhuil ris an Tighearn Iosa,—an neach ceudna an dé, an diugh, 'us gu bràth. Tha e fhathasd a' deanamh iongantas, agus ni gus a chrich.

Cha chuir e iongantas orm a chluinntinn, eadhon anns a' bheatha so, gu 'n d' thainig an duine a 's cruaidhe a 's aithne dhomh gu taiseachadh, agus am fear a 's uaibhriche gu e féin a thilgeadh aig cosaibh Iosa mar leanabh air a chur o 'n chìch.

Cha chuir e iongantas orm mòran a choinneachadh air an laimh dheis aig là a' bhreitheanais, a dh' fhàgas mi aig mo bhàs, a' coiseachd 's an t-slighe leathainn.

Cha leig mi dòchas dhiom a chionn gu bheil mi a' creidsinn ann an cumhachd an Spioraid Naoimh. Dh' fhaodadh sinne tha 'n ar minisdearan bhi gun dòchas idir 'n uair a dh' amhairceas sinn air ar deanadais féin. Tha sinn gu tric sgìth dhinn féin. Is maith dh' fhaodadh sinn bhi gun dòchas, 'n uair a dh' amhairceas sinn air cuid anns na coimhthionailibh againn. Tha iad mar gu 'm bitheadh iad cho cruaidh ris a' chloich-mhuilinn iochdraich. Ach is cuimhne leinn an Spiorad Naomh, agus na rinn e. Is cuimhne leinn an Spiorad Naomh, agus nach d' atharraich e. Faodaidh e tighinn a nuas mar theine agus an cridhe a' s cruaidhe a leaghadh. Is urrainn e an duine no a' bhean a 's miosa 'n ar measg 'iompachadh. Agus leanaidh sinn air searmonachadh. Tha ar dòchas 's an Spiorad Naomh. Oh, gu 'm foghlumadh mòran a bhi 'sealltuinn na 's lugha ri minisdearaibh, agus a bhi guidhe airson an Spioraid! Oh! gu 'm bitheadh na 's lugha a dhòchas aca á sgoilibh, agus trachdaibh, agus meadhonaibh eaglais; agus an uair a chleachdadh iad iad sin gu dìleas, gu 'n iarradh iad gu dùrachdach an Spiorad Naomh.

A leughadair, am bheil togradh air bith agad a dh 'ionnsuidh Dhé?—an cùram a 's lugha ort mu d' anam neo-bhàsmhor? Am bheil do choguis ag innseadh dhuit an diugh nach d' fhairich thu fhathasd cumhachd an Spioraid, agus am bheil thu ag iarraidh a thuigsinn ciod a ni thu? Eisd agus innsidh mise dhuit.

Airson aon ni, is éigin dhuit dol air ball chum an Tighearn Iosa Criosd ann an ùrnuidh, agus trocair iarraidh airsan, agus iarraidh gu 'n d' thugadh e an Spiorad dhuit. Is éigin dhuit dol air ball chum tobair fhosgailte sin nan uisgeachan beò, an Tighearn Iosa Criosd, agus gheibh thu an Spiorad Naomh. (Eoin vii. 39.) Eigh gu labhar ris an Tighearn,—abair ris, "Beannaich mise, eadhon mise mar an ceudna: beothaich mi agus dean beò mi."

Cha-n fhaod mise anaman fo cheisd mu 'n slàinte shiorruidh, a chur chum aon neach ach Criosd. Cha-n urrainn mi aontachadh leosan a chuireadh daoine a dh' iarraidh an Spioraid an toiseach, chum gu 'n tigeadh iad gu

Criosd a rìs. Cha-n fhaigh mi barranta 's an Sgriobtuir air a shon. Is e chi mi ann a mhàin, ma tha iad 'g am faicinn féin nam peacaich uireasbhuidheach, 's a' dol a dhìth, gu 'm buineadh dhoibh, 's a cheud àite, Criosd 'iarraidh. Is e gheibh mi e fhéin ag radh, " Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e d'am ionnsuidhse agus òladh e" (Eoin vii. 37). Tha fios agam gu bheil e sgriobhta, "Thug e tiodhlacan do dhaoinibh, seadh, eadhon do dhaoinibh ceannairceach, chum gu 'n gabhadh an Tighearn Dia còmhnuidh 'n am measg" (Salm lxviii. 18). Tha fhios agam gur i a dhreuchd àraidh bhi 'baisteadh leis an Spiorad Naomh, agus " Annsan gu bheil na h-uile lànachd a' gabhail comhnuidh." Cha-n fhaod mise bhi na's riaghailtich na 'm Biobull. Tha mi 'creidsinn gur e Criosd an t-àite's an coinnich an t-anam agus Dia : agus is i mo cheud chomhairle a ghnàth do'n neach a tha ag iarraidh an Spioraid, "*Rach chum Iosa agus innis d' uireasbhuidh dha.*"

A thaobh ni eile, mur d fhairich thu fhathasd cumhachd an Spioraid, is éigin frithealadh air na meadhonaibh troimh 'm bheil e' saothrachadh. Is éigin dhuit na cochruinneachaidhean a fhrithealadh far an do gheall e a làthaireachd. Is éigin duit, ann an aon fhocal bhi air d' fhaotainn *ann an rathad an Spioraid*, ma tha an Spiorad uait chum maith a dheanamh. Cha-n fhaigheadh Bartimeus dall a shealladh na 'n do shuidh e gu leisg aig an tigh, gun tighinn a mach gu taobh an rathaid. Dh' fhaodadh a bhi nach fhaiceadh Saccheus Criosd gu bràth, 's a bhi air a dheanamh 'n a mhac do Abraham, mar do ruith e, 'us mar do streap e suas 's a chraoibh shicamin. Tha an Spiorad 'n a Spiorad gràdhach, maith. *Ach an neach a ni tàir air meadhonaibh nan gràs tha e 'cur an aghaidh an Spioraid Naoimh.*

A leughadair, cuimhnich an da ni sin. Is e mo chreidimh nach robh neach riamh ann a lean an da chomhairle ud gu firinneach, nach d' fhuair, luath no mall, an Spiorad, agus nach d' fhairich gu bheil e " cumhachdach chum tearnaidh."

Creid mise, cha do ghabh duine aithreachas riamh de dh' fhior aithreachas. Thubhairt na miltean 's a cheann mu dheireadh, gu'n " d' rinn iad ro bheag airson Dhé ;" cha d' thubhairt duine riamh aig a' bhàs gu 'n robh cùram ro mhòr air mu 'anam. Tha slighe na beatha cumhann, ach tha na h-uile lorg a th 'oirre a' dol an aon rathad,—cha d' thainig neach riamh air ais ag radh gum bu mhealladh i.

A Bhraithre creidmheach, tha mi 'labhairt rium fhéin cho maith 's a tha mi 'labhairt ribhse. Bhuineadh do bheatha spioradail Chriosduidhean bhi na 's follaisich. Tha feum aig ar lochranaibh air deasachadh, cha bhuineadh do'n t-solus bhi cho fann. Bhuineadh dha bhi na 's soilleire gu bheil sinn sgaraichte o 'n t-saoghal, agus a' coiseachd maille ri Dia. Tha aireamh ro mhòr dhinn coslach ri Lot, 'n ar luchd-dàil, no coslach ri Reuben, Gad, agus Manaseh 'fuireach air a' chrich, —no coslach ris na h-Iudhaich ann an là Esra, cho measgta le coigrich, nach 'eil fhios ciod e ar sloinneadh spioradail. Cha bu chòir do sin a bhi. Eireamaid agus deanamaid gniomh. Ma tha sinn beò 's an Spiorad, gluaiseamaid 's an Spiorad. Ma tha beatha againn leigeamaid ris i.

—*Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR 1872.

## "CIOD E THA 'G AD THOIRT AN SO?"



*Faic taobh-duill 2.*

"CHA-N 'EIL NEACH 'G AD IARRAIDH AN SO."

DIREACH mu'n do thòisich an t-aoradh 's an eaglais agam, chaidh litir a chur 'n am làimh, ag iarraidh ùrnuidhean a' choimhthionail airson Uilleim I—— ann an Sraid an Diùca, agus ag agradh dhiom, a dhol 'g a choimhead, cho luath 's a b' urrainn mi.

Air dhomh a bhi fad na Sàbaid an ceann dleasdanais, chaidh mi gu tigh an duine—fear-reic àirneis—moch air De-luain. Dh'aithnich mi air a mhnaoi air ball nach robh sùil 's am bith aca rium. Ach air dhomh iarraidh an duine aice fhaicinn, thubhairt i, "Tha e 'n a leabaidh 's an t-seòmar-cùil; ach" ars' ise "Cha-n iarrainn-se oirbh dol 'g a fhaicinn. Cha toil leis minisdearan, agus bithidh e cinnteach air oilbheum a thoirt duibh."

"Coma leam sin" ars' mise. "Abair thusa ris gu bheil mise airson 'fhaicinn."

"Oh, cha-n fhaod mi" ars ise, a' freagradh. "Ma 's maith leibh, faodaidh sibh féin dol do'n t-seòmar, ach b'e mo chomhairle-se dhuibh gun dol ann."

Cha-n urrainn mi àicheadh nach do dhùisg doigh iongantach na mnatha annas annam, agus air dhomh bhi toileach mo dhleasdanas a dheanamh, cia b'e ni a thachaireadh, bhuail mi aig dorus an t-seòmair. Thubhairt guth garbh, mar gu'm b'ann o iochdair a' chleibh, "Thig a stigh," 'us e a' mallachadh fo 'anail an dragha a bh'ann. Dh'fhosgail mi an dorus; 'us an sin chunnaic mi 'n a luidhe air leabaidh, duine ma lethcheud bliadhna dh'aois. Bha neul trioblaid goirt air a ghnùis, ach an uair a chunnaic e mise, lionadh e le naimhdeas agus corruich. Bha e mar gu'n robh neul tairneanaich air tighinn air a bhathais. Is e am fàilte a chuir e orm, "Ciod e thug an so thu?"

"Thainig mi mar mhinisdear Dhé, airson maith do d' anam," ars'mise.

"Mata, mar is luaithe a dh'fhalbhas tu, is ann is fearr. Cha-n 'eil neach 'g ad iarraidh an so."

Thubhairt mise, "Cha-n ann air m'iarrtus fhéin a thainig mi. Fhuair mi an litir so," 'us mi 'g a feuchainn da, "ag iarraidh orm tighinn 'g ad choimhead, agus ag iarraidh urnuidhean a' choimhthionail air do shon 's an eaglais an dé. Rinneadh an ni mu dheireadh dhiubh sin. Thainig mi nis' g' ad fhaicinn, mar a dh'iarradh orm."

"Mata, mur falbh thu air an uair bithidh aithreachas ort."

"Cha-n fhaod mi dhol a nis. Cha-n ann air m' iarrtus féin a thainig mi, mar a thubhairt mi riut; ach air dhomh a bhi an so, is éigin dhomh obair mo Mhaighistir air neamh a dheanamh. Agus feumaidh mi cunntas a thoirt do Dhia á mar a ni mi aig an àm."

Thainig neul taire agus fuath ifrionail air a ghnùis, mar a fhreagair e "Co e Dia? C'àite am bheil neamh? Cha-n 'eil an leithid idir ann."

"Tha," ars'mi fhéin, "tha Dia ann agus is aithne dhuit sin cho maith riumsa. Agus tha neamh ann, neamh soilleir, beannaichte, glòrmhor; agus tha ifrionn ann far nach bàsaich an cnuimh agus nach mùchar an teine. Agus tha Slànuidhear ann, a dh'fhàg an neamh glòrmhor ud, agus a ghabh d' a ionnsuidh ar nàdur, agus a chaith beatha na h-ùmhlachd naoimh, chum agartas lagha Dhé a choimhlionadh air ar son-ne, agus chum bàs mallaichte a' chroinn-cheusaidh fhulang, chum thus' agus mise a shaoradh o bhàsachadh gu siorruidh ann an àite uamhasach sin na dòruinn agus na truaighe. Nis, chuir an Slanuidhear sin mise chum innseadh dhuit m'a ghràdh—agus m' a chumhachd—chum innseadh dhuit, ged a thug thu thu fein a dh'ionnsuidh beul na h-ifrinn, gidheadh, ma chi thu nis do chor caillte, millte, agus ma dh' amhairceas tu ris-san mar a dh' amhairc na h-Israelich leònta ris an nathair umha, a' creidsinn le'd uile chridhe, gu'n teàr-uinn e eadhon peacach mar a tha thusa—seadh, *thusa:* oir thainig e a shireadh 's a theàrnadh sin a bha caillte."

Thug mi aire mar a dh' atharraich a ghnùis an uair a labhair mi. An àite an naimhdeis thàireil, thainig neul an eudochais thruaigh, gun chomas, a leithid 'us nach fhac mi riamh roimhe air gnùis duine. Sheas mi mar sin beagan ùine gu samhach, a' feitheamh ri toradh a' choimhstri mhòir a bha 'dol air adhart 's an inntinn, 'n uair a thubhairt e mu dheireadh, "Nach d'thubhairt mi riut falbh? Leig dhomh bàsachadh an sìth. Na innis dhomhsa mu neamh, no ifrionn, no Dia, no deamhan."

"Am bheil sìth agad, a charaid?" is e thubhairt mi. "Tha fhios agam nach 'eil, ach thainig mise a bhruidheann riut mu fhior shìth troimh fhuil Iosa Criosd, 'a ghlanas sinn o na h-uile peacadh. Thig, bi dìleas dhuit fhéin. Tha fhios agad gu bheil thu fad as o shìth." Cha b'urrainn mi ach beir-sinn air focal no dhà de na thubhairt e "cha-n ann domhsa." Fhreagair mi na chuala mi, 'us thubhairt mi, "Tha, tha e ann *duitse*—air do shonsa chuireadh Criosd. Cluinn 'fhocail féin," agus a'toirt Biobull á mo phòca, agus a' tionndadh ris a chuigeamh caibdeal deug thar dha fhichead de

Isaiah, leugh mi gu socrach na h-earrainnean gu crioch an t-seachdaimh earrainn. An sin thog e suas a shuilean airson a' cheud uair, agus dh' amhairc e orm 's an aghaidh mar gu'm bitheadh ceisd air. Ag aithris an earrainn sin, "Tréigeadh an t-aingidh a shlighe agus an duine eucorach a smuaintean; agus pilleadh e ris an Tighearn, agus nochdaidh e tròcair dha; agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt," dhùin mi an leabhar, ag ràdh "An teid thu leam ann an ùrnuidh gu'n deanadh Dia tròcair air d'anam?" Bha a fhreagairt mi-mhodhail ann an ceum, ach bu leòr e gu fheuchainn nach b'ann gun dòchas bha mi ag iarraidh tròcair dha.

Dh' éirich mi o'm ghlùnaibh. le faireachadh agam gu'n d'fhuair i freagradh. Cha b'urrainn mi ach a ràdh, "Am faod mi thighinn rìs g'ad fhaicinn?"

B'e a fhreagradh, "Ma 's maith leat fhein."

Beagan laithean an deigh sud rainig mi Mrs. I——, agus air dhomh farraid mu'n duine aice, thubhairt i, "Oh, bha uair eagallach againn o bha sibhse an so roimhe. Carson a thainig sibh a chur dragh' air inntinn an duine bhochd? Bha e truagh gu leòr roimhe, ach cha do sguir e de bhi a' glaodhaich gu'n robh sinn uile 'dol a dh' ifrinn—gu'm bi sinn uile caillte gu siorruidh. Carson a chuir sibh an trioblaid sin ris na h-uile trioblaid a bh' againn, le a dhroch nàduir, nach urrainn neach ach gann a ghiùlan?"

"Nach fhearr," arsa mise, "gu'm bitheadh fhios aige mu ifrinn a nis, 'n uair a dh' fhaodas e teicheadh uaith, na gu'n gabhadh e còmhnuidh ann gu bràth?" An sin theann mi air dorus an t-seòmair. Cha luaithe chunnaic Uilleam I—— mi, na, a' suidhe suas 'n a leabaidh, le sealladh fiadhaich, caithte, dh' éigh e, "Oh, bi falbh, bi falbh, carson a thàinig thu a chur dragh orm? Bha an diabhul 'n a shuidh an sin far an do shuidh thu, o dh' fhalbh thu; agus tha fhios agam gu bheil e 'feitheamh ri mo thoirt leis a dh' ifrinn! Faic! sin e."

Thubhairt mi gu stòilde, "Mata, Mhr. I——, cha-n eil e 'n a theagamh leat gu bheil diabhul agus ifrionn ann? Ach carson nach do smuainich thu mu ghlòir neimh, agus mu Iosa Criosd, Caraid pheacach."

"Oh, cha-n 'eil neamh ann domhsa. Tha an diabhul a' feitheamh an sin ri mo thoirt leis."

"Eisd ris na tha Dia ag ràdh," arsa mise; "'Cuir an aghaidh an diabhul, agus teichidh e uait. Tarruing dlù do Dhia, agus tarruingidh e dlù dhuit.'"

"An tarruing Dia dlù dhomhsa?" ars 'esan, agus solus nach fhac mi roimhe, 'n a ghnùis.

"Tarruingidh," arsa mise, "glanaidh fuil Iosa Criosd a mhac sinn o na h-uile peacadh. Eisd beagan fhad 's a leughas mi dhuit a h-aon de chosamhlachdaibh breagh' an t-Slànuidhir:—'Bha aig duine àraidh dithis mhac. Agus thubhairt am mac a b' òige dhiubh r'à athair, Athair, thoir dhomhsa a' chuid-roinn a thig orm de d' mhaoin. Agus roinn e eatorra a bheathachadh. Agus an déigh beagain de làithibh, chruinnich am mac a b'òige a chuid uile, agus ghabh e a thurus do dhùthaich fad air astar, agus an sin chaith e a mhaoin le beatha struidheasaich. Agus an uair a chaith e a chuid uile, dh'éirich gorta ro mhòr 's an tìr sin: agus thòisich e ri bhi ann an uireasbhuidh. Agus chaidh e agus cheangail se e féin ri aon de shaordhaoinibh na dùthcha sin; agus chuir e d'a fhearann e, a bhiadhadh mhuc. Agus bu mhiann leis a bhrù a lìonadh de na plaosgaibh a bha na mucan ag itheadh; ach cha d'thug neach air bith dha. Agus an uair a thàinig e d'a ionnsuidh féin, thubhairt e, Cia lìon de luchd-tuarasdail m'athar-sa aig am bheil aran gu leòr agus r'a sheachnadh, 'n uair a tha mise a' bàsachadh le gorta? Eiridh mi, agus théid mi dh'ionnsuidh m'athar, agus their mi ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a'd' làthair-sa. Agus cha'n airidh mi tuilleadh

gu'n goirteadh do mhac-sa dhiom: dean mi mar aon de d' luchd-tuarasdail. Agus dh'éirich e, agus chaidh e dh'ionnsuidh 'athar. Agus air dha bhi fathast fad uaith, chunnaic 'athair e, agus ghabh e truas mòr dheth, agus ruith e, agus thuit e air a mhuineal, agus phòg se e. Agus thubhairt am mac ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a' d' láthair-sa, agus cha'n airidh mi tuilleadh gu'n goirteadh do mhac dhiom. Ach thubhairt an t-athair r'a sheirbhisich, Thugaibh a mach a' chulaidh a's fearr, agus cuiribh uime i; agus cuiribh fàinne air a laimh, agus brògan air a chosaibh. Agus thugaibh an so an laogh biadhta, agus marbhaibh e; agus itheamaid agus bitheamaid subhach; oir bha mo mhac so marbh, agus tha e beò a rìs; bha e caillte, agus fhuaradh e.'—Luc. xv. 11-24. A nis, is e Dia an t-Athair sin. Carson nach bu tusa am mac stroigheil? Tarruing dlù do Dhia mar a rinn esan d'a athair, agus tarruingidh e dlù dhuit."

"Oh, deanaibh ùrnuidh air mo shon," 's e thubhairt e nis, 'us a choluinn gu leir air chrith le 'fhaireachadh. Gun teagamh, sgriobhadh uime air neamh, "Feuch, tha e ag ùrnuidh." Bha aoibhneas cuideachd, thoir leam, air na h-ainglibh, os cionn 'aithreachais.

Dh'fhalbh seachduin no dha, agus bha mi 'suidhe laimh ri leabaidh mnatha a bha dlù do'n bhàs 'an àite eile, 'n uair thainig lighich na sgìreachd a stigh agus thubhairt e rium, "Ciod e rinn sibh ri Mr. I—— ann an sraid an Diùca?"

"Ciod e a rinn mi?" ars' mise.

"Mata, rinn sibh ni iongantach air chor eigin ris. 'N uair a chunnaic mise an toiseach e, cha robh duine bu chrosda na e a chunnaic mi riamh. Chuir e 'n am aghaidh anns na h-uile ni, ach a nis tha e cho ciùin ri uan. Cha chreid mi fhéin nach fàs e slàn fhathasd."

"Cha d' rinn mise aon ni ach an soisgeul a shearmonachadh dha," ars' mise. "Rinn an Spiorad Naomh am focal eifeachdach chum a thionndadh o dhorchadas gu solus."

"Mata," ars' an lighich, "cha-n urrainn mise gun fhaicinn gu'n d'thainig atharrachadh mòr air an duine."

Chaidh mi troimh sraid an Diùca, a' stad aig dorus Mhr. I—— gu foighneachd air a shon. Cha robh neul an eagail nis air gnùis a mhnatha. Bha ise cuideachd a dùsgadh á 'codal, agus fhuair i sìth ann an Iosa Criosd. Thubhairt i rium gu'n robh an duine aice 'n a shuidhe, agus gu'm bitheadh e toilichte m' fhaicinn. Fhuair mi feabhas mòr air. Bhuail Dia e 'an tròcair, ach shlànuich e e le iocshlaint Ghileaid, fuil phrìseil Chriosd—leigheas an anam' euslain; agus fhuair e slàinte a chuirp. Agus shoirbhich Dia le a ghnothuch saoghalta; air chor 'as gu'n robh e comasach air a leigeadh dheth, agus e fhéin a thoirt do chraobhsgaoileadh an t-soisgeil air an dùthaich, far an do choidil e o chionn ghoirid ann an Iosa.

Aleughadair, gu'n tugadh an aon ghràs, buaidh annadsa, agus gu'n deanadh e comasach thu air seinn—

"Dh'iarr Ios' mi 'n uair bu choigreach mi,
Fad as o chrò mo Dhé,
O'm chunnart chum gu'n rachainn as,
'Fhuil phrìseil dh'iobair e.
O, 's mòr na fiachan th' orm do ghràs,
'Cur eigin orm gach là!
Mar cheangail bitheadh an gràs ud, 'Dhè,
'G am aonadh riut a ghnàth."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN FHOGHAIR 1872.

## "SOLUS AN T-SAOGHAIL."



THA an saoghal dorcha; agus tha anam an duine cho dorcha ris an t-saoghal 's am bheil a chòmhnuidh. Cha-n 'eil solus annainn; agus cha robh o'n uair 's an d' thug am peacadh an oidhche stigh, agus a dhruid e mach a' ghrian. An uair a tha anam air a thoirt a dh'ionnsuidh Chriosd, tha leanabh an dorchadais air a dheanamh 'n a leanabh soluis. Dh'fhoighnich Deorsa Whitefield aon uair de chaileig bhig Albanaich, an robh a cridhe air atharrachadh. "Aon chuid," ars' ise, tha mo chridhe air atharrachadh, airneo tha an saoghal air atharrachadh, oir tha coslas eile air na h-uile ni seach mar a bha." Is ann mar sin tha e a ghnàth an uair a tha, "Dia a thubhairt ris an t-solus soillseachadh à dorchadas a' dealrachadh ann ar cridheachaibh-ne, a thoirt soluis eolais glòire Dhé ann an gnùis Iosa Criosd" (2 Cor. iv. 6).

Cha-n 'eil ann ach aon solus fior; agus is e sin Esan do'n ainm AN SOLUS, "grian na fireantachd;" an neach a tha ag ràdh, "Is mise solus an t-saoghail; an ti a leanas mise, cha

siubhail e an dorchadas, ach bithidh solus na beatha aige" (Eoin viii. 12).

Tha "an solus fior so nis a' dealrachadh" (1 Eoin ii. 8); ach tha e "'soillseachadh 's an dorchadas, agus cha do ghabh an dorchadas e" (Eoin i. 5). Tha dorchadas dhaoine cho mòr, 'us gu 'n robh, 'us gu bheil, an solus a' dealrachadh gu diomhan, a thaobh nam miltean de'n chinne-dhaoine. Is e am fior sholus, an solus a sheòlas sinne a dh'ionnsuidh Dhé, agus a dh'ionnsuidh a rioghachd; a nochdas dhuinne an t-Athair, agus an dòigh anns am faod peacach 'fhaotainn, agus ann a fhaotainn-sa, beatha d' a anam, eadhon beatha shiorruidh 'fhaotainn! Thubhairt an neach sin a's e am fior sholus, "Is mise an t-slighe, agus an fhìrinn, agus a' bheatha; cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa" (Eoin xiv. 6).

Is e an Tighearn Iosa Criosd solus an t-saoghail, a chionn gu bheil e "a' foillseachadh dhuinn an Athar" (Eoin xiv. 8). Is e an neach a tha a' foillseachadh an Athar do shaoghal nach d' aithnich e, 'us nach do ghràdhaich e; agus mar sin is e "solus na beatha" (Eoin viii. 12); oir, "annsan tha beatha agus is i a' bheatha solus dhaoine" (Eoin i. 4).

Dh'fhoillsich an solus so an duine, cho truaillidh 's a tha e, cho ciontach an làthair Dhé, agus am fianuis an lagha naoimh, uamhasaich, a tha ag ràdh, "an t-anam a pheacaicheas, bàsaichidh e" (Esec. xviii. 4); "is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs" (Rom. vi. 23). Is ann air son so tha fuath aig peacaich, nach dealaich ri'n euceartaibh, do'n t-solus. Seachainidh iad minisdreileachd dhìleas. "Gach neach a tha 'deanamh uilc, tha e 'toirt fuatha do'n t-solus, agus cha-n 'eil e 'teachd chum an t-soluis, air eagal gu'm bitheadh 'oibre air an cronachadh" (Eoin iii. 20). Ach dh'fhoillsich an solus mar an ceudna Dia, a' nochdadh cho maith 's a tha e; cho gràdhach, gràsmhor; ullamh chum gabhail ri daoinibh, am beannachadh agus an teàrnadh; "a' maitheadh aingidheachd agus eusaontais, agus peacaidh" (Ecsod. xxxiv. 6). Dh' fhoillsich e an duine a bhi caillte agus Dia a' tearnadh an neach chaillte; an duine a bhi tinn, agus Dia a' leigheas an neach thinn; an duine a bhi mallaichte, agus Dia a' beannachadh an neach mhallaichte; an duine a bhi fo dhìteadh, agus Dia a' toirt maitheanais do'n neach fo dhìteadh; an duine a bhi 's a phriosan, agus Dia 'g a chur fa sgaoil; an duine a bhi marbh, agus Dia 'g a thoirt beò; an duine a bhi truagh, agus Dia 'g a dheanamh beannaichte; an duine a bhi salach, agus Dia 'g a ghlanadh; an duine a bhi fad as, agus Dia 'g a thoirt dlù; an duine mar fhògaireach, agus Dia 'dol air a thòir, 'g a ghlacadh air làimh, agus 'g a dheanamh 'n a mhac a rìs, 'n a fhearseilbh air a ghràdh, agus 'n a oighre air a fhlaitheanas ghlòrmhor.

"Far an do mheudaich am peacadh, is ann is ro mho a mheudaich gràs" (Rom. v. 20). Is ann mar sin a dh'fhoillsicheadh an duine agus Dia, peacadh agus gràs, ciont' agus maitheanas, troimh an t-solus fhior sin a thainig chum an t-saoghail. "Oir cha do chuir Dia a Mhac do 'n t-saoghal chum gu'n dìteadh e an saoghal, ach chum gu'm bitheadh an saoghal air a shaoradh trid-san" (Eoin iii. 17). "Chuir an t-Athair am Mac uaith mar Shlànuidhear an domhain" (1 Eoin iv. 14); agus "an so dh'fhoillsicheadh gràdh Dhé dhuinne, anns gu'n do chuir Dia 'aon-ghin Mhic do'n t-saoghal, chum gu'm bitheamaid beò trid-san" (1 Eoin iv. 9).

Ann am PEARSA Chriosd tha an solus fior againn. Is esan Dia agus duine; 'n a aon 'us Dia, agus 'n a aon 'us sinne; Dia air 'fhoillseachadh 's an fheòil; cnàmh de'r cnàmh, agus feòil de'r feòil; "mheud 's gu bheil aig à chloinn co-roinn a dh'fheòil agus a' dh'fhuil, ghabh esan mar an ceudna roinn diubh sin" (Eabh. ii. 14). Is e so an solus! Tha so féin 'n a sholus fior agus beannaichte! Is e Iosa o Nasaret Mac Dhé; chi sinn 'n a ghnùis beannaichte gnùis Dhé; cluinnidh sinn

'n a bhriathraibh beannaichte guth Dhé; agus is aithne dhuinn gur iad a ghniomharan uile gniomharan Dhé. "An ti a chunnaic mise, chunnaic e an t-Athair" (Eoin xiv. 9). "Tha mise anns an Athair agus tha an t-Athair annamsa" (Eoin xiv. 10). Is e gràdh Iosa gràdh Dhé. Is e truas Iosa truas Dhé. Is e maitheanas Iosa maitheanas Dhé. Is e guth Iosa guth Dhé. Is e làmh Iosa a'beantuinn ruinn làmh Dhé. Is e beantuinn ri iomall 'endaich a bhi 'deanamh greim airsan a tha "'g a chomhdach fhéin le solus mar le trusgan" (Sal. civ. 2). Is e bhi a' labhairt ri Iosa a bhi 'labhairt ris an Tighearn Dia uile-chumhachdach, cruithfhear neimh 'us talaimh.

Ann an CRANN-CEUSAIDH Iosa tha am fior sholus a' dealradh gu glòrmhor. Oir is e an crann-ceusaidh sin crioch an dorchadais; agus faodar a ràdh mu'n neach a dh'amhairceas ris leis an t-sùil a 's laige, "dh'imich an dorchadas seachad, agus tha an solus fior nis a' dealrachadh" (1 Eoin ii. 8). Oir tha e 'sgriobhta (agus tha am focal cinnteach), "Dh'amhairc iad air agus shoillsicheadh iad" (Sal. xxxiv. 5); agus a rìs, "Amhaircibh riumsa agus bithibh air 'ur teàrnadh, uile chriocha na talmhainn" (Isa. xlv. 22).

Tha an solus a thig o'n chrann-ceusaidh 'n a solus fìreanta agus naomh; gidheadh is solus e do'n pheacach. Oir an sin rinneadh an neach fìreanta 'n a pheacadh airson nan daoine mifhìreanta (2 Cor. v. 21); agus an sin ghiùlain an neach beannaichte mallachd nan daoine mallaichte (Gal. iii. 13). An sin ghabh e àite a' pheacaich, chum gu'n gabhadh am peacach 'aite-se. Ghiùlain e bròn a' pheacaich, chum gu'm faigheadh am peacach 'aoibhneas-sa. Cheangladh e ris a' chrann ud mar urras, agus rinn e obair urrais an sin. Thig an neach a theid a dh'ionnsuidh a' chroinn-chensaidh ud, ag aideachadh oibre an ti a ghiùlain peacadh, gu sealbh bhi aige air ball de thoradh na h-oibre uile. Tha comas aig le bhi 'beantuinn aon uair ris a 'chrann (ge b'e cho lag, fann, 's a dh'fhaodas an làmh a bhi) air a' mhalairt mhòr a dheanamh. Tha aon sealladh de'n chrann-cheusaidh, ged is lag an t-sùil a sheullas, a' toirt air falbh tinneis agus ag aiseag slàinte. "Le a chreuchdaibh-san shlànuicheadh sinne" (Isa. liii. 5).

Tha iomadh solus *feallsa* ann. Tha an saoghal làn diubh sin mar a tha e làn de Chriosdaibh feallsa. Thainig mòran agus tha iad a' tighinn fhathasd, ag ràdh, "Is mise Criosd," no "Is solus mise," agus tha iad a' mealladh mhòrain. Tha iomadh *atharrais* air an fhior sholus ann, a tha feallsa, agus a dh'fhàgas an dorchadas na 's duibhe, 's a chuireas sinn na 's fhaide air seacharan. Cha-n 'eil solus fior ann nach foillsich dhuinn an t-Athair; nach toir sinne gu Dia, agus nach tarruing sinn á dorchadas an t-saoghail aingidh so.

Tha na h-uile mearachd 'n a dhorchadas. Tha na h-uile aideachadh feallsa 'n a dhorchadas. Cia b' e cho cosmhuil 's a dh'fhaodas a' mhearachd bhi ris an fhirinn, mur e an fhìrinn e, a thaobh Iosa agus a' chroinn-cheusaidh, cha toir e solus do 'n anam. Mar innis e mu pheacadh air a ghiùlan le neach eile, agus sìth trid fuil a' chroinn-cheusaidh, agus fearg air a thoirt air falbh le Criosd 'g a giùlan, cha-n urrainn e bhi 'n a dheagh naigheachd a thaobh solus an t-saoghail. Cha-n urrainn teagasg feallsa, cia be cho maiseach, taitneach, do'n chridhe, sòlasach no gluasadach 's a dh'fhaodas e a bhi, ni air bith a dheanamh airson an anama; cha-n ullaich e d'a uireasbhuidhibh, cha ghiùlain e 'uallachan, cha leigheis e a lotan. Bheir Satan na h-uile oidheirp mar aingeal soluis chum a dhalladh agus a mhealladh; ach an solus a thig uaith is ann air seacharain a chuireas e (2 Cor. xi. 14).

A thuilleadh air so uile, tha solusan ann a bheothaich daoine, a mheallas agus a mhilleas, eadhon ged a bhitheadh roinn de 'n fhìrinn annta, ma dhealaichear iad o sholus a' chroinn-cheusaidh. Cha-n iad grian na fireantachd; agus ma chuirear 'n a h-àite iad, tha cunnart ann. Tha tighean-soluis

air creagaibh 's an fhairge chum rabhadh a thoirt do 'n t-seòladair, ach cha-n iad a' ghrian. Air amaibh 's an oidhche stoirmeil buailidh na h-eoin-mara air an tigh-sholuis agus marbhar iad. Theagamh gu'n saoil iad gur e an là a th'ann, agus millear iad troimh mhearachd.

Cha do chaill an crann-ceusaidh dad d' a sholus air na bliadhnachaibh a dh'fhalbh o thòisich a dhealradh. Tha e cho soilleir 's a bha e riamh,—soilleir le gràdh agus le gràs ar Tighearn' Iosa Criosd,—soilleir le lànachd maitheanais shaoir, iomlain do pheacaich, agus le dearbhachd air saorsainn o fheirg dhoibhsan uile a thig. Cha-n 'eil brigh ann am fiodh a' chroinn-cheusaidh, agus is miosa na sin na nithean bhitheas air an caitheamh mar usgraichean, air an dealbh a réir a choslais. Ach is e na h-uile an ni as an d'rinn Pol uaill (Gal. vi. 14). Tha an solus a tha 'tighinn uaith cho fior, soilleir, maireannach 's a bha e riamh.

An ni a chi sinn ann an Iosa agus ann a chrann-ceusaidh is e sin air am bheil feum aig a pheacach chum a dhorchadas a sgapadh. Tha na h-uile ni sin chum solus a thoirt d' a anam, ullamh air a shon, air chor 'us nach 'eil aige ach seasamh 'us amharc, no suidhe sios chum sin a mhealltuinn a rinn neach eile, air dhòigh gu neo-chriochnach na 's fearr na b'urrainn esan.

"Ciod a' chòir a th'aig peacach air a bhi sona an so," ars' fear-aidich feinfhireanta a bha a' meas gu 'm b' e bhi gruamach bhi diadhaidh.—"An t-aon chòir," is e a fhreagradh, "a tha aig air a chreidsinn gu 'm bheil na thubhairt Dia fior, agus gu bheil na gheall Dia cinnteach."

"Ach ciod e na h-oibre maithe a rinn e 'tha chum deagh-ghean Dhé a chosnadh?"—"Cha d'rinn a h-aon. Cha d'rinn a h-aon."

"Ciamar mata tha sùil agad ri a dheagh-ghean?"—"Tha mi a' cur 'n a làthair obair ud an neach eile a thug esan dhomh; agus a réir na h-àithne aige, tha mi 'cleachdadh na h-oibre sin mar mo chuid féin."

"Am bheil thu ag ràdh gu bheil thu 'dol a dh'ionnsuidh Dhé a mhàin mar pheacach, gun aon fhaireachadh no gniomh maith?"—"Tha, agus an sin tha mi 'glòrachadh Dhé, le bhi 'creidsinn fhocail mu obair a' chroinn-cheusaidh."

"Ach am bheil thu cinnteach gu 'n gabh e riut?"—"Tha; cho cinnteach us gu 'n do ghabh e ris a ghaduich."

"Agus ciod e am focal geallaidh a th 'agad?"—"Tha, am focal a labhair Iosa air an talamh, 'An ti a thig do'm ionnsuidhse cha tilg mi air chor 's am bith a mach e' (Eoin vi. 37); focal a tha o'n Athair, o'n Mhac, agus o'n Spiorad; agus ris am bheil mise ag aontachadh; oir tha e sgriobhta, 'Theid neamh 'us talamh seachad, ach cha teid m' fhocal-sa seachad" (Matt. xxiv. 35).

Seadh; is e Criosd fathasd solus an t-saoghail—an solus fior. Cha-n urrainn anam caillte a ràdh an deigh so, "Thainig mi chum Iosa, ach cha ghabhadh e rium; dh'iarr mi, ach cha-n fhaighinn uaith; shir mi ach cha robh e r'a fhaotainn; bhuail mi ach cha-n fhosgladh e; agus tha mi air ruighinn air an dubh-dhorchadas shiorruidh, a chionn 'us nach robh solus dhomh 's a' chrann-cheusaidh."

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

## MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR 1872.

### "NA FEUCH R'A CHUR UAIT LE GAIRE."




Aon là, 'us mi a' dol air an rathad-iaruinn o Ghlascho gu Paisleidh, bha mi 'suidhe mu choinneimh duine oig'e, air an robh, air amaibh, casadaich bheag, thioram. Tha beagan eòlais agam air nàdur eucail agus a leighis, agus chunnaic mi gu'n robh cliabh a' ghille oig' ann an staid nach robh gu maith.

"Tha droch chasadaich ort, a charaid." arsa mise.

"Oh, coma leam," ars' esa, a' gàireachdaich; "cha-n 'eil ann ach cnadan beag a th'orm."

"Faodaidh droch chrioch a thighinn air tòiseachadh beag," ars' mise, le cùram. "Bu choir dhuit comhairle a chur ri lighich."

"Cha ruig mi leas," ars' esa, "cha-n 'eil cunnart 's am bith ann."

Mu bhliadhna an deigh sud, chuala mi gu'n do chaochail an t-òganach le caitheimh.

Cha-n 'eil ann an casadaich bhig, thioraim, ach ni beag innte fhéin, ach faodas i fheuchainn gu bheil cunnart mòr faisg air làimh.

Agus air an dòigh cheudna tha

iomadh peacadh agus droch shlighe, a tha air am meas beag 's an t-saoghal, 'n an comharradh cinnteach air gu bheil eucail uamhasach, mharbhtach, air an anam; agus mur leighisear i leis an Lighich Neamhaidh, an Tighearn Iosa Criosd, gu'n toir i bàs siorruidh leatha do'n duine.

Cha-n eil fhios agamsa co thusa, a leughadair ionmhuinn. Theagamh gu'n deachaidh d'iompachadh o dhorchadas a' pheacaidh gu solus iongantach na slàinte troimh Chriosd; no theagamh gu bheil thu a' siubhal fhathasd air slighe a bhàis. Ma 's ann air an t-slighe sin a tha thu, leig dhomh beagan nithean a ràdh riut.

Tha thu an cunnart mòr, ach cha léir dhuit e, a chionn 'us nach fhaic thu coslas a bhàis timchioll duit. Cha d'rinn thu murt, no goid, no ni aingidh eile. Cha-n fhaic thu ni eucorach agad fhéin.

Ach faic na *comharraidhean*.

Theagamh gu bheil thu 'cleachdadh ainm Dhé a thoirt an diomhanas. Is focal beag, an t-ainm naomh sin, ach bithidh e agad mar ghuidhe gach tiotadh.

"Ud, cha bhi!" tha thu ag ràdh. "Cha-n 'eil ann ach fasan. Cha-n 'eil brìgh 's am bith ann."

Seadh! ach cuimhnich, a charaid, ged a tha am focal beag, tha e a' feuchainn staid do chridhe fa chomhair Dhé. Nan robh gràdh agad dhasan, cha b'urrainn thu focal eutrom a dheanamh d'a ainm. Guidheam dhiot, *na feuch r'a chur uait le gàire.* Is e comharradh cudthromach a th' ann.

Theagamh ged tha thu gun lochd am fianuis dhaoine, gu bheil thu beò gun ùrnuidh. No an uair a ni thu ùrnuidh follaiseach no uaigneach, gu bheil d' inntinn suidhichte air nithibh saoghalta. Cha teid thu do'd sheòmar a dh' ùrnuidh air do shon fhéin a mhàin.

"Ud, cha-n 'eil mi 'n am chealgair!" tha thu ag ràdh. "Tha mi 'deanamh mo dhleasdanais gach là, agus is leòr sin, shaoilinn."

Och! tha easbhuidh ionndrain bhi agad air cochomunn ri Dia a' nochdadh gur coigreach thu do Dhia. Guidheam dhiot, *na feuch r'a chur uait le gàire.* Nam bu charaid da thu cha b'urrainn thu fantuinn uaith fad an là.

Tha do chairdean toilichte leat. Tha iad ag ràdh gur gràdhach, taitneach leo thu. Ach tha cuid ann nach toil leat. Seachainidh tu iad a chionn 's gu bheil iad ro dhiadhaidh air do shon. Is maith leo bruidheann mu Iosa, agus cha toil leat sin—is docha leatsa bruidheann mu'n t-saoghal.

"Mata, leanadh gach neach a dhoigh fhéin," tha thu ag ràdh. "Cha-n urrainn sinn uile bhi réir an aon deilbh."

Seadh! ach cuimhnich, tha d'inntinn shaoghalta 'nochdadh d'fhuatha do nithibh Dhé. Is comharradh cunnartach e. Ciamar bhitheadh tu ullamh airson neimh, agus fuath agad do nithibh neimh? Guidheam dhiot, *na feuch r'a chur uait le gàire.*

Tha thu a' deanamh do dhleasdanais na h-uile là, a réir do bharail; gidheadh, tha uamhas ort roimh 'n bhàs. Cuiridh tu uait na h-uile smuain mu do chor an deigh a bhàis. Tha eagal ort roimh bhi air do nochdadh am fianuis Dhé an ùine ghoirid. Nis, innis an fhìrinn, agus aidich gur ann mar so a tha.

"Mata," tha thu a' freagradh, "faodaidh sin a bhi. Ach coma co dhiubh. Tha miltean 'us deich miltean nach smuainich idir air nithibh cho gruamach."

Tha sin fior; ach ciod a' bhuannachd a th'ann duitse ged a bhitheadh iad sin uile cho truagh riut féin? Tha d'eagal roimh Dhia a' nochdadh nach 'eil do chridhe aige. Oh! tha mi 'guidheadh dhiot, *na feuch r'a chur uait le gáire.* Tha e a' comharrachadh an slochd uamhasach a tha eadar Dia agus d' anam-sa. Nam bu leis-sa thu nach cuireadh e aoibhneas ort 'bhi an dòchas a choinneachadh?

Amhairc mata gu geur air do chor. Cha-n eil do chasadaich bheag 'cur eagail ort; ach tha an fheadhain aig

am bheil eòlas air na nithibh sin ag iarraidh ort dol a dh'ionnsuidh an lighich cho luath 's is urrainn thu.

*Tha* bàs siorruidh ann. *Tha* ifrionn ann. Na smuainich air a reusonachadh air falbh. Co dhiubh a ghàireas no a ghuileas tu, tha an fhìrinm 'n a fhìrinn. Ma tha thu air an t-slighe chum sgrios, creid nach dean thu slighe chum sonais dhith le gàireachdaich, no seinn oran meara.

Na bi 'cur fianuis air daoinibh eile tha cho coma riut féin. Gàiridh iad leat, agus bithidh iad meara leat, agus glaodhaidh iad leat, "Sìth, sìth, cha-n 'eil cunnart ann!" Is e an aireamh legion. Tha muinntir 'n am measg a dh'ard inbhe, a mhòr fhoghlum, a mhòr ghibhtean. Tha thu 'g an ainmeachadh le tlachd, agus a' foighneachd le gàire fochaid, "Am bheil thu ag iarraidh ormsa 'chreidsinn gu bheil a mhuinntir mhaith sin uile am mearachd, agus gur tusa mhàin tha ceart?—Gu'm bith iad sin uile caillte, agus gur tusa mhàin a thearnar?"

Oh, mo charaid, nach 'eil thu a' feuchainn do dhoille le bhi 'cur na ceisde? Nach do leugh thu riamh gu bheil am Breitheamh neo-mhearachdach féin ag innseadh gu bheil slighe na léirsgrios "leathan," agus gur lionmhor iadsan a theid a steach oirre? Cuimhnich, is e fior *chomharradh* na slighe leathainne mòran a bhi oirre. Ma tha thu airson slighe na leirsgrios aithneachadh, faic far am bheil am *mòr-shluagh.* Cha-n 'eil an fhirinn gu bhi air àireamh a réir lionmhorachd dhaoine—ach gu bhi air a *cothromachadh* ann am meidh inntinn Dhé. Co dhiubh chuireas tu dithis no míle dhaoine dalla cuideachd, is e an t-aon ni e,—cha-n 'eil na 's mò a sholus aig a mhìle na th'aig an dithis. Ged a chathaicheadh an saoghal uile air mo charaid òg nach robh cunnart ann a chasadaich, cha chumadh sin o'n bhàs e aon uair. Ged a dheanadh an saoghal uile, agus thusa 'n am measg, gàire riumsa, faodaidh sibh *mise* chur uaithe le gàire, ach cha chuir sibh uaithe mar sin *là an diolaidh* a thig gu luath. Oir tha e sgriobhta, "Oir an uair a their iad, Sìth agus teàruinteachd, *an sin thig sgrios obann orra;—agus cha teid iad as*" (1 Tes. v. 3).

A mhàin faic gu bheil na h-uile buille a bheir do chuisle 'g ad thoirt ceum na 's fhaisge air a' bhàs. Theagamh gu bheil laigse air chor-eigin mar tha ag innseadh mu 'n bhàs a bhi 'tighinn. Theagamh gu bheil cuid de' d' chairdibh no do luchd-eòlais, na 's oige na thu féin 'us na 's treasa, a' luidhe mar tha 's an naigh. Bha iad uaireigin 'us dheanadh iad gàire mar tha thusa nis. Ach c'aité 'm bheil an aoibhneas amaideach? Am bheil iad a' gàireachdaich a nis? Mo chreach! Ma lean iad gus a' cheann mu dheireadh gun Slànuidhear, is cinnteach gu'n do thionndaidh an gàireachdaich gu gul, agus an aoibhneas gu gìosgain fhiacal.

A nis, na bi a' meas gu bheil mi 'bruidheann chum eagal a chur ort. An uair a bhruidhinn mi ris an duine òg m'a chasadaich, cha b'e mo rùn eagal a chur air a mhàin, ach a chur a dh'ionnsuidh nan lighich, chum leigheas 'fhaotainn. Cha-n 'eil dad agamsa an aghaidh do ghàireachdaich ann fhéin, cha-n'eil mi an aghaidh inntinn shona bhi agad; ach tha mi an aghaidh do chridhealas mi-reusonta ann am an-àm. Oir tha luchd-gàireachdaich ann ris am bheil an Tighearn ag ràdh, "Is anaoibhinn dhuibhse a tha 'gàireachdaich *a nis!* oir ni sibh bròn agus gul" (Luc. vi. 25).

Tha Dia ag iarraidh gu'm bitheadh aoibhneas oirbh, ach aig an àm cheart, o'n aobhar cheart, agus leis an inntinn cheirt. Mar tha e sgriobhta, "*Agus ni thu gàirdeachas anns gach ni maith a thug an Tighearn do Dhia dhuit*" (Deut. xxvi. 11). Ach a bhi ri gàirdeachas am meadhon cunnart, gun chinnteas mu thearnadh, agus e cinnteach gur ann air slighe na leirsgrios a tha neach, is e th' anns a' ghairdeachas sin ni amaideach, féin-mhillteach, gun rian.

Mur robh lighich ann do'n eucail agad, cha labhrainn mar so rint; cha bhitheadh maith ann. Ach, cliù do Dhia! *Tha* lighich ann duit, lighich comasach agus deònach do leigheas.

Nis teich d'a ionnsuidh-se air ball, agus faodaidh aoibhneas a bhi ort. Bheir e ort gàirdeachas a dheanamh le gàirdeachas do-labhairt agus làn glòire.

Is e IOSA CRIOSD 'ainm—Mac an Dé bheò, agus aon Slànuidhear nam peacach caillte. Troimhe-san nochd Dia gu soilleir nach 'eil tlachd aige 'n ad thruaigh, ach gur e tha uaith gu'm bitheadh tu sona agus aoibhneach. Uime sin chuir e Mac a ghràidh chum an t-saoghail leagta so againne, chum gu'n gabhadh e ar peacadh agus ar truaigh uile air fhéin, a chum agus gu'm bitheadh bunait chinnteach ann do'r sìth agus do'r gàirdeachas. Amhairc r'a chrann-ceusaidh. An sin dh'fhuiling e, chum nach fuilingeadh sinne. Dh' fhuiling e am peanas againne. Bhlais e seirbhe a' bhàis agus bròn ar mallachd-ne. As a chreuchdaibh luachmhora tha an iocshlaint a' sruthadh, a tha a mhàin comasach ar n-eucail a leigheas. Oh, gràdh Dhé do na peacaich làn luibhre a shaltair 'aitheantan naomha fo'n cois, agus a *b'urrainn gàire dheanamh 'n uair bha iad ris!*

Na smuainich gu'n dean so aobhar gàire dhuit fhathasd 'n ad neochùram gun cheill. Mur creid thu gu'n d'fhuiling Criosd airson pheacach, agus mur teid thu d'a ionnsuidh a' creidsinn sin, chum do chridhe a thoirt da, agus am peacadh a chur gu bàs e 'fhuathachadh, sgriosar thu le sgrios a bhitheas a réir d'amaideis agus d'aingidheachd. Tha an leigheas ann; ach ciod e mur gabh thu e? No ciod e a ni e dhuit, ma leanas tu air na h-uile ni bha ag àrach d'eucail, agus an aghaidh comhairle an lighich ghràdhaich?

Oh! a rìs agus a rìs tha mi ag guidheadh dhiot, a pheacaich bhochd', sheachranaich, gun chùram, NA FEUCH R'A CHUR UAIT LE GAIRE! Amhain cuimhnich gur olc cho uamhasach an ni air am bheil thusa ri fochaid, gu'n d'fhuiling Mac Dhé féin do fhuil à chridhe sruthadh sios, d'a chorp bhi air a bhruthadh, d'a anam bhi air a dhòrtadh a mach, chum thusa a shaoradh uaith. Oh! thoir an aire nach tionndaidh do ghàire gu sgread an eudòchais, "A bheannta, tuitibh orm! a shléibhte còmhdaichibh mi!" Is fearr dhuit d' àite a ghabhail le cabhaig am measg na muinntir ris am bheil e air a ràdh, "*Deanaibhse gàirdeachas 's an là sin, agus leumaibh le aoibhneas; oir feuch is mòr 'ur duais air neamh!*" (Luc. vi. 23).

A leughadair, faodaidh e bhi fadalach agad, ach cha-n' eil e fhathasd ro fhadalach. *Faodaidh tu fhathasd bhi air do theàrnadh.* "A nis," eadhon 'n uair tha thu a' leughadh an trachd so,—"A NIS, an t-àm taitneach: feuch, nis là na slàinte" (2 Cor. vi. 2).

"Na cuiribh mi 's a chladh!" ars' duine aingidh a' bàsachadh 'n a aingidheachd. "An sin dh'ainmich e àite uaigneach, fad o'n bhaile, far an d'iarr e a thiodhlacadh. Carson tha thu ag iarraidh do thiodhlacadh an sin?" ars' a charaid. Fhreagair e ann an dorchadas an eudòchais, "Is ann a chionn 'us gu'm faodar mo dhichuimhneachadh aig là a' bhreitheanais!" O a leughadair! diadhaidh no aindiadhaidh, tha ni mòr, cinnteach, romhainn. "Aon uair bàsachadh," "an deigh sin am breitheanas." "Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh; ach na fireanan chum na beatha maireannaich" (Matt. xxv. 46). *Na feuch r'a chur uait le gàire.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEAD MHIOS A GHEAMHRAIDH 1872.

## OBAIR DHE ANN AN CARRUBBER'S CLOSE.



*Seapail Whitefield.*

Air Sraid Ard Dhunéidin mu cheud slat sios o Eaglais an Tron, tha Carrubber's Close ag aomadh sios gu tuath. Aig a cheann shios bha "Seapail Whitefield" 'n a sheasamh. Air a thogail mar thigh-chleasaichean 's a bhliadhna 1736 le Allan Ramsay, am bard Albanach, 's iongantach na tha ri innseadh mu'n àite. Bha cath-an-choileach, sabaid, seinn, dannsa, am measg nan nithean a bh'ann o'n uair a thogadh e. Tha e coltach gu'n d'rinn Deorsa Whitefield searmoin ann ; agus o sin fhuair e 'ainm. Shearmonaich Edward Irving tric ann, agus Dr. Mac Crie, a sgriobh sgeul-beatha Eoin Knox. Roimh 1858 bha e 'na àite-coinnimh aig luchd-aicheimh Dhé. Air dha bhi 's an rathad air aitreabh ùr tha 'g a thogail an sud, tha an tigh a nis 'g a leagail. B'iad a laithean deireannach a laithean a b'fhearr. Cuimhnichear fad e mar an t-aite 's an do chruinnich luchd-craobh-sgaoilidh an t-soisgeil, fo ainm "Carrubber's Close Mission."

'S a bhliadhna 1856 shiubhail luchd-teagaisg aonaichte nan Sgoilean Sà-

baid a' choimhearsnachd, agus bheothaich sin iad gu tuilleadh a dheanamh airson na h-òige ann, fo chùram Mhr. Seumas Gall, neach a shuidhich an comunn aonaichte ud fichead bliadhna roimh sud, agus ghabh iad Seapail Whitefield airson chuig bliadhna. Air dha an iuchar 'fhaotainn, choinnich Mr. Gall agus triùr eile chairdean, air maduinn na Sàbaid an 30mh là de 'n Chéitean 1858. Air dhoibh beagan a dh' encoraich òga bhreugadh á cùil, thoisich iad air Sgoil Shàbaid. Bha e cruaidh, leis na gillean mòra o'n leth mach 'cur dragh' orra. Ach lean iad air adhart gu dùrachdach. An sin thainig Mr. Alasdair Ienkinson cuide riu, agus bha tuilleadh beatha 's an obair, agus tuilleadh luchd-saothrachaidh rithe. Chaidh comunn a shuidheachadh, air orduchadh chum gillean agus nigheanan cho maith ri cloinn a tharruing ann. An deigh do bhliadhna tharbhach dhol seachad, thòisich iad air an dara bliadhna le deich thar fhichead luchd - saothrachaidh agus 280 sgoilearan. Thòisich coinneamh ùrnuidh airson na bha toileach air tighinn ann, air a tarruing o'n t-sraid Ard, far an do theagaisg séanar, fear mu seach, na h-uile oidhche-coinnimh aig beul a' chlobhsa. Thàinig a' choinneamh-mhiosa gu bhi 'n a coinnimhsheachduin, agus an sin bha i ann na h-uile oidhche. Fad miosa, 's e bha ri fhaicinn mòran sluaigh. Ach an sin thainig atharrachadh soilleir. Bha coslas na trioblaid air a' ghnùis, bha an deur a' sileadh, agus thilgeadh daoine ind fhéin air an glùnaibh, "*a' cur romha* bhi ag ùrnuidh" mar gu'm b'ann. Bha "fuaim uisge" ann.

Air feasgair a' 14mh là de October 1859, air dha bhi air fharrach air gach neach a bha an làthair Criosd a ghabhail air ball, thairgeadh comhairle dhoibhsan a dh' fhaodadh fuireach an deigh na coinnimh. Dh' fhuirich triùr —seann duine, duine òg, agus nighean òg. O 'n oidhche sin fad iomadh bliadhna chunnaic Seapail Whitefield, agus na h-àitean-coinnimh eile an ceangal ris, iomadh sealladh beannaichte. B' àite caoidh peacaidh e. Bha obair Dhé le cumhachd ré iomadh miosa. Chreid mòran, daoine 'us mnathan, 'us clann. Bha iomradh air a' choinnimhoidhche 's an t-Seapail aig an àm so, air a dheanamh le coigreach mar a leanas:—

"Bha e an deigh ochd uairean, feasgair dorcha, fliuch, mu thoiseach a' gheamhraidh. Mu choinnimh beul clobhsa chorraich, bha moille air a chur oirnn le sluagh a thionail chum eisdeachd ri fear-teagaisg air an t-sràid. Bha triùr no ceathrar a ghillean a' dol mu'n cuairt, a' tairgseadh paipearan beaga do na bha ann, 'us ag ràdh gu sàmhach, "Rachaibh a dh' ionnsuidh na coinnimh aig ceann shios a' chlobhsa."

Fhuair mi paipeir, agus chaidh mi do'n t-Seapail. Bha an tigh làn shuidheachan fada a chumadh eadar 220 agus 250 pearsa; bha lobhta beag ann a chumadh mu 60 eile.

Air clar a thogadh aig ceann shuas an t-Seapail air cùl buird, bha ceithir no cuig a chathraichean. Bha an duine a thòisich an obair 's a mheadhon, le dithis no triùr aige air gach làimh.

Mu choinnimh a' bhuird, le a thaic air bata us e 'n a shuidhe, bha seann duine caol, bochd. Bha e 'n a ghillebuird ann an tigh-òsda mòr, agus bha e mar gu 'n do chaith e e fhéin le ruith air ais 'us air adhart. An sud a rìs, chithear dithis dhaoine làidir, us salchair na ceàrdaich fhathasd orra. Dlù dhoibhsan tha bean le naoidhean aice 'us gille beag laimh rithe—tha iuchar a tighe air a meur. Ann an cùil chithear dithis nigheanan òga, a réir coslais, air bheag cliù. Bha meadhon an tighe air a lionadh le daoinibh us mnathaibh, beagan cloinne agus roinn de mhuinntir ann an deagh uidheam. Faisg air an dorus tha nigheanan ann a thainig stigh o'n obair an deigh na h-uaire. Tha gillean-oibre cuideachd ann, air an togail gu mòr leis na chluinnear ann. A thuilleadh orra sin tha an luchd-saothrachaidh 'n am measg.

"Mu leth-uaire an deigh a h-ochd tha a' choinneamh-ùrnuidh a' toiseach-

adh. Cha-n fhaicear ni sònraichte 's an t-seirbhis ach cho sàmhach, stòilde, 's a tha an sluagh, agus criomanan paipeir bhi air an cur a stigh ag iarraidh ùrnuidh.

"Cha-n 'eil searmoin riaghailteach ann. Tha beagan earrainnean air an leughadh, agus beagan fhocal air an labhairt, ach cha-n ann chum faireachaidhean dhaoine a ghluasad. Aig lethuaire an deigh naoi tha a' choinneamh seachad. Tha cuireadh acasan a tha ag iarraidh teagaisg àraidh fuireach. Agus cia meud anam tartmhor a tha an sin? Tha eadar *da fhichead* 'us *leth-cheud.*

"Tha an seann ghille-buird lag air fear dhiubh; dh'fhuirich na goibhnean ud; beagan mhnathan, ochdnar no deichnear ghillean, agus mu chuig deug no fichead nigheanan òga. Tha seanair o aon de na h-eaglaisibh againn a'labhairt ris an dithis chaileag air an do bhruidhinn sinn mar tha. Le cuid'us cuid dh'aithnich e té dhiubh. Bha i uaireigin 's a sgoil shàbaid aige.

"Cha-n 'eil thar deichnear ann a bhruidhneas ris an luchd-iarraidh ud; mar sin tha dithis, triùr no ceathrar, air an cur air leth do gach aon, agus tha obair chudthromach a' tòiseachadh. Tha fear-na-caithreach a' gabhail a Bhiobuill, agus a' leughadh a' ghealladh. 'Amhaircidh iad ormsa a lot iad, agus ni iad caoidh.' (Sech. xii. 10.) Tha iad an sin uile gu leir a' lùbadh an glùinean, tha an gealladh air a thagradh, agus tha a' bheannachd air iarraidh. An ceann thrì mionaidean, tha fear-na-caithreach ag ràdh, 'Nis, deanadh gach neach, air a ghlùnaibh ùrnuidh air a shon féin gu sàmhach.' Tha tosd mòr ann. Tha beagan tuilleadh focail air an aithris labhar, agus éiridh iad, agus tha an luchd-teagaisg a' bruidheann riusan a tha ag iarraidh slàinte, agus 'g an comhairleachadh. Tha aireamh cho mòr ag ràdh le'n gniomharaibh, 'Ciod a ni sinn chum 'us gu'n tearnar sinn?' a' nochdadh gu soilleir gu bheil 'Dia 's an àite so.'

"An ceann uaire, tha Salm air a sheinn. An sin tha ùrnuidh ghoirid ann, agus tha an t-seirbhis seachad."

Mar so, mios an deigh miosa, chaidh an obair air adhart. "Rugadh am fear ud agus am fear ud eile an sud. Dh' iarr a' mhuinntir iompaichte òg, 'us iad làn beatha 'us gràidh, "feadhain eile a theagasg mar an ceudna." Rinneadh soilleir e am measg luchd-oibre Dhunéidin, 'us chuireadh luchd-fochaid 'n an tosd, "ma tha neach air bith an Criosd gur creutair nuadh e." Fhuaireadh am misgear, am fear mionnain, fear na neoghloine, air an tionail ann an comunn Chriosd, "air an éideadh agus ann an inntinn cheirt." Chaidh na daoine eudmhor sin a dh' ionnsuidh nam bailtean beaga timchioll Dhunéidin, an deigh obair throm an latha bhi seachad, le aoibhneas an Tighearna mar an neart, ag iomradh oidhche an deigh oidhche, air "cliù an t-Slànuidhir a fhuair iad." Bha an seapail ro bheag airson na chruinnich ann air an t-Sàbaid. Fhuaireadh seann tigh-nan-cleasaichean mar àite coinnimh o dheireadh an earraich gu deireadh an t-samhraidh 's a bhliadhna 1860. Chunnaic an tigh sin nithean nach fhac e riamh. "Innis dhomh" ars'duine òg a thainig a stigh aon oidhche, "carson a tha na h-ùrnuidhean mòra 'tha so ann? An e dealbh a th' ann no an ann a rìreadh a tha iad?" "Is ann a rìreadh a tha iad" 's e thubhairt neach a bhruidhinn ris. Lùb iad le chéile an glùn, agus rinn iad ùrnuidh; agus air éiridh dhoibh, ghlac an duine òg lamh an fhir eile, 'us e fo ghluasad mòr, agus gheall e tighinn a rìs.

B'e an ath àite-coinnimh, air an t-Sàbaid, Talla an Ardsheanaidh. Lean i air adhart an sin, mar ann an Carrubber's Close, far an robh coinneamh air feasgair na Sàbaid cuideachd. Fad nan da bhliadhna dheug o sin tha aobhar a chreidsinn gu'm bu Bhetel do mhiltibh Talla an Ardsheanaidh. Is iomadh fear-turuis a fhuair beannachd 'n a aoradh simplidh; agus is soilleir a rinneadh cumhachd na h-URNUIDH ann. Cha-n 'eil oidhche ann nach 'eil ùrnuidh air iarraidh air-

son mhic struidheasaich, fir-posda mhisgeich, athar mhidhiadhaidh, no ni eile anns an diomhain furtacht dhaoine. Tha aon neach, a chabhar an obair ud gu mòr, fhathasd air a ceann, neach aig am bheil a dhilseachd air aithneachadh cho farsuinn ris an t-saothair urramaich a rinn e. Is e sin Mr. Alasdair Ienkinson.

Chumadh an solus a' lasadh ann an Carrubber's Close. Bha coinneamh ùrnuidh agus teagaisg air a coimhead na h-uile h-oidhche 's an t-Seapail o earrach 1859 gu samhradh 1872. Tha na coinnimhean nis ann an seòmar eile 's a chlobhsa. Aon uair 's an ré tha cruinneachadh ann de na buill mar theaghlach, a chumadh ri chéile le gràdh, 'us cha-n ann le riaghailtibh. Agus cha robh coinneamh ann bu shonraichte na coinneamh an dealachaidh air Desathuirn mu mheadhon an t-samhraidh 1872. B'iad na briathran mu dheireadh a chualadh ann an Seapail Whitefield, Taisb. xxii. 17, air an leughadh le Mr. Gall, an neach a shuidhich a' chraobh ghlormhor so ceithir bliadhna deug roimhe, "ESAN LEIS AN AILL, GABHADH E UISGE NA BEATHA GU SAOR."

Tha "Seapail Whitefield" nis air a leagadh sios. Gu tric 'n a gharadh luchd-renbainn, rinneadh tigh ùrnuidh dheth mu dheireadh. Is lionmhor iad a sheallas an deigh so o'n Drochaid Thuath a dh'ionnsuidh an àite 's an robh e, 'us cuimhnichidh iad air mar àite-breith anamau. Bha e ré iomadh bliadhna 'n a àite-gairm aig anaman leonta, far an faodadh iad cluinntinn mu ghràdh Chriosd na h-uile h-oidhche 's a bhliadhna. Chaidh maraiche bochd a dhùsgadh ann, air a' chuan le cridhe trom. An uair a phill e dhathigh, 'us e fhathasd gun sìth, chaidh e do 'n t-seapail. An sin chual e focail thug sìth d'a anam. Dh' fhaodadh mòran bhi air innseadh de 'n seòrsa ceudna. Ach is e an ni a 's sònraichte uile gu'n d'thugadh iomadh anam neobhàsmhor 's an t-seann tigh ud, *gu Criosd.* Is e *iompachadh*, *tionndadh*, 'us buinidh sin do 'n anam air leth. An robh tionndadh agadsa 'n ad là? Theagamh gu'n cuala tusa ni 's a choinnimh ud a bhior do choguis, ged a chuir thu 'n a aghaidh. Cuimhnich, "Ghairm mise ach *dhiult sibhse*" (Gnath. i. 24).

A leughadair, tri focail 's a chodhùnadh:—

1. "IOSA CRIOSD, an neach ceudna, an dé, an diugh, agus gu bràth" (Eabh. xiii. 8).

2. "Anns a' mhaduinn cuir do shìol, agus 's an fheasgair na toir air do làmh sgur; oir cha-n 'eil fhios agad cia dhiubh a 's fearr a shoirbhicheas so no sud, no am bi iad le chéile cho maith" (Eccl. xi. 6).

3. "Innis dhomh" ars' an duine òg "carson tha na h-ùrnuidhean mòr' so ann? An e dealbh a th' ann, no an ann a rìreadh a tha iad?" A leughadair ionmhuinn, am bheil a' cheisd so ort? Faic an so, ma tha thusa mach á Criosd, aobhar maith airson thu a bhi *a rìreadh.* Am bheil thu *a' creidsinn*, ma bhàsaicheas tu mach á Criosd, gu'm bi thu an ifrinn gu siorruidh? Ma tha, am bheil mionaid agad r'a chall?

> "Gu'n seasamaid fa chomhair an Uain,
> N uair theicheas cuan 'us tìr,
> 'S gu'n ainmicheadh am Breitheamh sinn,
> Le beannachd air ar cinn."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A' GHEAMHRAIDH, 1872.

## CRIOCH 'A PHEACAICH.

"Gus an deachaidh mi steach do naomh-ionad Dhé: an sin thuig mi an crioch-san. Gu deimhin ann an àitibh sleamhuinn chuir thu iad: thilg thu sios iad gu sgrios."—Salm lxxiii. 17, 18.



I. CRIOCH A' PHEACAICH.—Is i crioch a' pheacaich, mar chrioch gach duine eile 's an t-saoghal so, *am bàs.* Faodaidh bhi gu'm bàsaich e gu socrach, oir gu tric "cha-n 'eil cuibhreachan 'n am bàs, agus tha an neart làidir." Bheir coguis air a losgadh sìth an neo-mhothachaidh, mar a bheir maitheanas làn shìth na foise iomlain. Labhraidh iad mu'n bhithbhuantachd mar dhaoine gun eagal air bith. "Choidil e mar leanabh" ars' na cairdean; agus cuid eile, "Bha e cho sona 's gur éigin da bhi de na naoimh." Ach cha-n 'eil an so ach a' chrioch mar chithear i. Tha fios aig Dia nach 'eil ann an sìth an aingidh ach a' chiùin roimh 'n stoirm shiorruidh. Air an làimh eile cha-n 'eil bàs an aingidh gu tric socrach. Cha-n urrainn an cealgair leantuinn gus a' chrich a ghnàth; tha am brat-foluich a' tuiteam dheth ro luath, agus tha a' choguis ag innseadh na firinn. Oh, an sin, an glaodhaich, an osnaich! Na nithean uamhasach a chi e roimhe; Sealladh air a bhreitheanas! Agus ciod e an greim a ni e air aon ni a

bheir dha dòchas—gluasad eagallach an spioraid an uair a gheibh e e fhéin ann an greim na làimhe neo-fhaicsinnich, 'us air a tharruing sios chum bàis! Ach na'm b'e am bàs an t-iomlan, cha robh mise an so chum labhairt air; oir bu choma ciamar a bhàsaicheadh duine mur bitheadh e beò rìs.

Is e bàs a' pheacaich *bàs gach ni 's an d' fhuair e tlachd.* Cha bhi cùpan na misge ann duitse tuilleadh; no fuaim ciùil; no dannsa mheara; no òran labhar, draosdach; no cuideachd ait; no toibheum fuaimneach;—dh' fhalbh iad sin gu bràth. C'àite nis am bheil do bhuird shoghmhoir, o thusa aig an robh biadh soghail gach là? Is diomhain dhuit am boinn-se iarraidh a dh' fhuaraicheadh do theangaidh. A nis, c'àite am bheil do shaibhreas, 'amadain shaibhir? Bheir am bàs air falbh na h-uile sòlas o'n aingidh.

Faiceamaid an crioch fhathasd. Cha luath a bhàsaicheas am peacach na *sheasas e am fianuis caithir breitheanais Dhé* mar anam ruisgte. Tha an t-anam neoghlan sin air a chur fa chomhair sùla Dhé. Is aithne dha fhéin a ghnìomharan; cha-n iarr e fosgladh nan leabhraichean fhathasd. Tha gluasad mòir Dhé ag iarraidh air falbh. C'àite an d'theid e? Tha e 'dol sios d'a àite féin. Tha sealladh air pian shiorruidh ri thighinn a cràdhadh 'anama le ifrinn a las e fhéin; tha a' choguis ann 'n a chnuimh nach bàsaich, agus a shior-chnàmhas e. Tha coguis ag éigheach. "Nis c'àite am bheil thu? Tha thu caillte, agus thug thu an call ort féin. Cha tugadh breith ort fhathasd," ars' coguis, "gidheadh tha thu caillte, oir an uair a dh' fhosgailear na leabhraichean tha fios agad gu'n dìt an fhianuis thu." Tha a' chuimhne a'dusgadh agus a' daingeachadh teisteis na coguis. "Tha e fior" ars' ise, "Tha e fior." Is cuimhne leis an anam nis 'uile euceartan. "Oh, n'an d' éisd mi 'n uair a fhuair mi rabhadh! Oh, na'n do phill mi 'n uair a chronaicheadh mi; na'n do chreid mi an uair a fhuair mi tairgse de Chriosd! choisinn mi am bàs siorruidh."

*Thainig là nan là, là nan uamhas.* Eisd! gluaisidh fuaim na trompaid am bàs agus ifrionn gu h-obann. Thug an fhairg seachad a mairbh. Agus a nis suidhichear a' chaithir mhòr gheal. Chi gach sùil i. Fosgailear na leabhraichean, agus cluinnear ainmean dhaoine air an gairm—cuid chum gloire, cuid chum sgrios. "Thigibh sibhse tha beannaichte,"—"Imichibh, sibhse 'tha mallaichte." Agus a nis c'àite am bheil thu, a pheacaich, oir thainig d' uair? Tha do pheacaidhean air an leughadh agus air an innseadh! Chomhdaicheadh tu thu fhéin, ach cha-n fhaod thu; agus thar na h-uile, tha eagal ort á gnùis an Ti a tha 'g amharc ort le sùil trùais, ach an sin le sùil corruich. Oh, an naire 'bhitheas ort airson an tàire 'rinn thu air; airson ged bhàsaich e airson pheacach, gu'n d'rinn thusa fanoid air, gun do chàin thu a dheisciobuil, agus gu'n do chuir thu a' chreidimh ann an dimeas! "A chreaga, folaichibh mi! A bheannta tuitibh orm! Folaichibh mi o ghnùis an Ti a ta 'n a shuidhe air a' chaithir."

O, a pheacaich, is e so toiseach na criche a mhàin, oir a nis tha a' bhinn air a toirt a mach, agus a nis buinidh tu do sgrios! C'àite am bheil thu nis? Corp 'us anam posda a rìs gu siòrruidh, air dhoibh bhi cuideachd 's a pheacadh, is éigin gu'm fuiling iad cuideachd, agus sin gu bràth. Oh, mo Dhia, saor sinn o so aithneachadh gu bràth sinn féin.

Cuimhnich, a thaobh crìch a pheacaich, *gu 'm bheil i cinnteach.* Am focal a tha'g ràdh mar an ceudna, "esan nach creid *dìtear* e." Ma tha Dia fior is éigin gu' m fuiling peacaich.

Agus mar a tha i fior tha i gu tric *obann.* Anns an uair anns nach saoil e thig Mac an duine d'a ionnsuidh. Am bheil gabhail agad air do bheatha. Am bheil an duine sin beò a 's urrainn a ràdh gu'm bi thu beò uair eile? Stadadh d' anail ach car mionaid, agus c'àite am bheil thu?

Cuimhnichibh, a chlann nan daoine, cia h-uamhasach 's a tha crioch nan aingidh! Amhaircibh air a' pheacach a' bàsachadh. Tha cairdean tuirseach m'a thimchioll; tha e gun fhois air a leabaidh sgìth. Thainig an uspag dheireannach. Tha cairdean a' faicinn na sùla 'fàs mall; tha iad a' siapadh an fhalluis o'n bhathais. Mu dheireadh their iad, "Dh' fhalbh e! Dh' fhalbh e!" Oh, an t-uamhas a thig air an spiorad mi-naomh an sin! Na'm b'urrainn e labhairt an sin theireadh e, "Tha na h-uile ni 'chuala mi fior." Labhair mi gu h-olc mu'n mhinisdear airson a bhi 'cur eagail oirnne mu ifrinn, ach cha do labhair e mu ifrinn cho eudmhor 's a dh' fhaodadh e. Oh, na 'm b'aithne dhomh! na'm baithne dhomh! Na'm b'aithne dhomh so uile; na'm b'urrainn mi a chreidsinn; mur robh mi cho gòrach 'us gu'n do dhiùlt mi focal Dhé a chreidsinn, 'us gu'n do mheas mi 'n a amaideas e! O, na'm b'aithne dhomh so uile! Ach a nis tha mi caillte! caillte! caillte! gu siorruidh!" Saoilidh mi gu 'n cluinn glaodh an spioraid thruaigh sin, mar a dh' éigheas e, "Seadh, thainig e, an ni mu'n d'innseadh dhomh, thainig e uile orm. Tha mo staid shiorruidh suidhichte; cha-n'eil tairgse tròcair ann; cha-n 'eil fuil a' chrathaidh ann; cha-n'eil tairgse de Chriosd ann! Tha Dia 'nam aghaidh; bhris a' chorruich mi 'nam bhloighdibh, agus tha mi air m' fhuadach' gun fhios c'àite.

An sin os cionn na h-uile, bithidh i *gun chrìoch*. An uair a theid deich mile bhiadhna seachad cha bhi thu na 's fhaisge air a' chrioch na bha thu air tùs. Bithidh an fhearg fhathasd *ri theachd*—ri theachd—ionnan 'us mar nach d' thainig i riamh. Is uamhasach na nithean sin ri labhairt umpa; ach is aithne dhomh gur minig a bhris Dia cridhe le focal eagallach, nach gabhadh tarruing gu bràth le focal sòlasach. Cluinnidh sibh an rabhadh. Seirmidh e 'n 'ar cluasaibh, "Co 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh maille ri teine millteach? Co 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh maille ri lasraichibh siorruidh?" Creidibh mise, is e gràdh fior a tha 'labhairt ruibh 's na h-uile focal garbh a tha mi ag ràdh—gràdh nach leig dhomh miodal a dheanamh oirbh. "An ti nach creid dìtear e." (Marc xvi. 16). "Pillibh, pillibh, c'uime a bhàsaicheadh sibh?" (Esec. xviii. 31). Gu'n deanadh Dia comasach sibh air a thuigsinn, le a Spiorad Naomh, 'ur crioch dheireannach, agus greim a dheanamh air Iosa *nis*.

II. THA SINN 'TOIRT RABHAIDH DHOIBH-SAN DO'M BHEIL SO MAR CHRIOCH, MUR DEAN IAD AITHREACHAS.—Agus co iad sin? Cuimhnichibh cha-n 'eil sinn a labhairt mu shluagh an t-sràid, mu mhisgearan, mu shriopaichean, luchd-mionnain, agus an leithid: tha fhios againn gu bheil an dìteadh-san cinnteach agus ceart. Ach, mo thruaigh, cha ruig mi leas sealltuinn fada uam. Ma sheallas mi ri aghaidhean air an dearc mo shùil gach Sàbaid, tha cuid ann—cuid agaibhse a tha fhathasd gun iompachadh. Cha-n 'eil sibh mi-mhodhail, ach tha sibh gun aithbhreth; cha-n 'eil sibh fada o'n rioghachd ach cha-n 'eil sibh innte. Is i *'ur crioch-sa* mu'm bheil mi 'labhairt—'ur crioch-sa, a nigheana phàrantan naomha—'ur crioch-sa mur toir Dia aithreachas dhuibh. Tha mi airson gu'n tuigeadh sibh c' àite am bheil sibh 'n 'ur seasamh an diugh. "*Gu cinnteach chuir thu iad ann an àitibh sleamhuinn.*" N'an do thachair dhuibh coiseachd air na clàraibh eigh a chithear air beanntaibh arda na Roinn-Eorpa, chunnaic sibh air an amhainn mhòir eigh sin cnuic mar thuinn mòra, criostail, agus sluichd nach fhaca duine an grunnd. N'am b'éigin duinn seasamh air aon de na mullaichean sleamhainn sin le slochd domhainn sios aig a bhun bhitheadh ar cunnart mòr. A pheacaich, is ann air leithid sin a dh'àite sleamhainn a tha thu 'n ad sheasamh, a mhàin gu bheil an cunnart na 's mò na tha mo shamhladh ag innseadh.

Oh, gabh rabhadh! Is eigin duit

tuiteam luath no mall, daingean 'us mar a dh'fhaodas do sheasamh a bhi. Cha-n 'eil greim aig do chois, a pheacaich; cha-n 'eil fior dhòchas agad no earbsa. Is e ni a leaghas as air am bheil thu 'n ad sheasamh. Leugh mi an dé mu shealgair nan gabhar fiadhaich a' leum o chreig gu creig an deigh a' bheathaich a leòn e. Mu dheireadh 'n a chabhaig fhuair e e fhéin a' sleamhnachadh le creig a bha ag aomadh sios. Dh'fhalbh mìrean de 'n chreig 'n a smuireach 'n uair a dh' fheuch e ris na brògan làidir aige a dhinneadh innte gu casgadh a chur air. Dh'fheuch e ri gréim a dheanamh air na h-uile ni a thachair ris; ach an uair a rinn na meòir greim air a chloich, sgriob iad leo i mar chriadh loisgte, agus reubadh an craiciona dhiubh 'n a stiallan. Chunnaic a chompanach e le uamhas. Ach shaor Dia e. Dìreach mar bha e 'dol thairis, fhuair aon chos gréim. Is gann gun leig an t-eagal leis gluasad mu 's caill e e. Ach a' tionndadh a chinn air a shocair gu fhaicinn co fad 's a bha e o bhile na creige, chunnaic e nach robh ann thar dà oirleach: dà oirleach eile, agus b'e am bàs a chuibhrionn.

A dhuine mhi-dhiadhaidh, anns an sgàthan so faic thu féin. Tha thu a' slaodadh sios air àite sleamhuinn; cha-n 'eil gréim agad le cois no le làimh. Is e an Tighearn a mhàin da 'n aithne cho faisg 's a tha thu air bàs siorruidh. Theagamh nach 'eil ach dà oirleach eadar thu 'us bile na creige. Chaidh do chompanach misgeach, a chaochail o cheann là no dhà, thairis mar tha—an cuala tu e a' tuiteam?—agus tha thu fhéin an cunnart dol a dhìth. Oh, gu'm b' urrainn mi casgadh, a chur ort 'n ad shligh! Is e an Tighearn a mhàin a' s' urrainn a dheanamh ach tha e ag oibreachadh troimh mheadhonan. Oh c'uime, an uair a dh'iarradh gràdh 'us caoimhneas do chosnadh, c'uime nach cuireadh tu do dhòchas ann? Tha e comasach 'us deònach do theàrnadh, eadhon a nis. Creid ann an Iosa, agus ged tha thu nis air àite sleamhuinn, bithidh do chosan a dh'aithghearr air an cur air carraig na slàinte. Is i mo dhearbhachd gu bheil na ficheadan agus na ceudan dhibh air an t-sligh gu ifrinn. Is aithne dhuibh féin sin. Ma tha fianuis 'ur coguis fior, is aithne dhuibh nach d'iarr sibh riamh Criosd; cha d'earb sibh riamh as: tha sibh fhathasd mar a bha sibh riamh—gun Dia, gun aithbhreth. An ni beag so? Nach mithich do chuid agaibh smuaineachadh air. Mar a tha gach bliadhna 'dol seachad, tha thu a' gealltainn dhuit féin gu'm faod thu dàil a dheanamh, gus am bi mu dheireadh aobhar bròin shiorruidh agad, airson gu'n robh thu a sior ri dàil, dàil, dàil, gus an robh e tuilleadh 'us anmoch? Earb d'anam ri Criosd, agus teàrnaidh esan e. Ma chuireas tu an t-sláinte so uait, *toillidh* tu am bàs.

Nam b'urrainn mi bruidheann ri daoinibh le teangaibh aingil, cha b'urrainn mi tuilleadh a ràdh na so: "A pheacaich, teich chum Chriosd." A Thighearna, pill thusa am peacach, agus thoir air cunnart a staid aithneachadh agus Criosd fhaotainn 'n a eiric agus 'n a shaorsainn, agus do 'd ainm gu robh glòir. Amen.

REV. C. H. SPURGEON.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

## A' BHLIADHN' UR, 1873.

## AM MISE E?



'San t-sean aimsir, ghabh saighdearan Eiphiteach sealbh ann an dùthaich a bhuineadh do dh' Impireachd na Roimhe. Chuireadh teachdair o'n Roimh a dh' ionnsuidh Rìgh na h-Eiphit, ag iarraidh air an dùthaich ud fhàgail. Bha 'n rìgh neo-chinnteach, agus dh' fheuch e ri dàil a chur 's a chùis; 'n uair a rinn an Romanach comharradh ceithir-thimchioll 's a ghaineimh far an robh iad, agus thubhairt e gu suidhichte, na'n rachadh e thar sin gun iarraidh air na saighdearan falbh, gu'n deanadh e e fhéin ainmeachadh mar namhad muinntir na Roimhe, agus gu'm bitheadh armailte air a cur a mach chum an rìoghachd aige a mhilleadh.

Nach 'eil lionmhor de'r luchd-leughaidh ann a dh' fhaodadh o'n sgeul bheag so rabhadh fhaighinn a thaobh an cunnart féin? Tha sinn a tha 'n ar peacaich a thaobh nàduir, agus a réir ar gniomhara, "ciontach an làthair Dhé" (Rom. iii. 19); "n' ar cloinn feirge eadhon mar chàch" (Eph. ii. 3); "oir is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs" (Rom. vi. 23). Bhà

saich Criosd, am fìrean airson nan neo-fhìreana, chum 'us gu'n tugadh e sinne gu Dia. (1 Pead. iii. 18.) Tha iadsan uile a ghabh ris-san, agus a shocraich air-san airson slainte, air an TEARNADH. Tha iadsan uile nach d' rinn sin gus an àm so, CAILLTE, — 'n an luchd-ceannairc maraon an aghaidh lagha agus gràidh Dhé.

A leughadair ionmhuinn, am bheil thu fhathasd am measg nan ceannairceach? Bliadhna an deigh bliadhna, mios an deigh miosa, bha na h-uile searmoin a chuala tu, na h-uile caibdeil, na h-uile trachd a leugh thu, 'n a theachdair o'n Rìgh, ag iarraidh ort, an àite Chriosd, a bhi réidh ri Dia (2 Cor. v. 20). Am bheil thu gun réite fhathasd? Ma tha, nach 'eil an trachd so, le tairgse na slàinte ann, a' tarruing comharraidh a' ghràidh tarsuing air an t-slighe leathainn air am bheil thu a' coiseachd sios? Tha e ag ràdh, "An diugh, ma dh' éisdeas sibh a ghuth, na cruadhaichibh 'ur cridhe" (Eabh. iii. 15). Agus cha-n urrainn thu dol thar a chomharraidh sin—cha-n urrainn thu an teachdair a chur uait — cha-n urrainn thu an tairgse a dhiùltadh—gun thu fhéin fhoillseachadh a rìs mar namhad, agus gun fhuil Chriosd a shaltradh fo do chois. Ciod a' chrioch a bhitheas air sin? An smuainich thu air?

Cha-n ann a mhàin ris an dream a tha follaiseach 's an aindiadhachd a tha sinn a' tagradh. Anns an tir aideachail so, nach 'eil luchd-meallaidh ann, agus luchd-féin-mheallaidh, 'n am miltibh? Is maith dhuinne uile obair chinnteach a dheanamh mu'm bàsaich sinn le breig 'n ar làimh dheis.

"Gu deimhin, tha mi ag ràdh ribh, gu'm brath fear dhibh mise. Agus bha iad ro bhrònach, agus thoisich gach aon aca fa leth air a ràdh ris, am mise e, A Thighearna?" Gun teagamh bha Iudas air uairibh fo amharus aca, gidheadh ghabh gach aon an rabhadh d'a ionnsuidh féin. Cha-n i a' cheisd aca, *an e Iudas e, A Thighearna?* ach, *am mise e, A Thighearna?*

Tha daoine eile air an cur romhainn mar rabhadh 's an Sgriobtuir a thuilleadh air Iudas, a thaobh am bitheadh e iomchuidh dhuinn fhoighneachd, Am mise e, a Thighearna? Airsan agus air triùir eile amhairceamaid gu h-aithghearr. Oir nach 'eil aobhar eagail ann, anns an là aideachail so, aideachadh maraon air teagasg ard, agus air faireachadh ard, gu bheil mòran ann a labhras air an t-slighe ainleathainn, nach deachaidh riamh a steach air an dorus chumhann.

I. IUDAS. — Seallamaid air na h-uiread sin de nàdur Iudais, 's a nochdas na daoine sin a rainig air coslas cùraim mu 'n anam, a rinn aideachadh, agus an sin a dhealaich ri Criosd le'n làn toil air sgàth an t-saoghail.

Tha e coslach gu'n robh aig Iudas an toiseach dearbhachd ann an tomhas air peacadh. Cha-n 'eil e soilleir gur e gràdh an airgid a thug air an toiseach Criosd a leantuinn. Ach cia b'e a thug air aideachadh air tùs, tha e soilleir gur e gràdh an airgid a thug air adhart e, agus gur ann troimhe a thuit e mu dheireadh.

Chuala Iudas leis a chluais mu 'n eadar-dhealachadh eadar solus 'us dorchadas. Chunnaic e anaman air aithbhreith, agus fhuair e cothrom nach d' fhuair leanabh-sgrios ach e fhéin, air maise na naomhachd fhaicinn, ann an beatha uaignich an t-Slanuidhir. Gidheadh cha-n e mhàin gu'n d'iarr *am buaireadh* esan, ach dh 'iarr esan am *buaireadh.* Thairg e e fhéin 's a mhargadh namhasach: "Ciod a bheir sibh dhomh, agus brathaidh mi dhuibh e?" Agus chord iad ris airson deich buinn fhichead airgid. Agus cia h-namhasach a' chrioch! Mar neach a' toirt breith roimhe làimh, thubhairt Iosa, "Bu mhaith do 'n duine sin mur d' rugadh riamh e!"

A leughadair ionmhuinn, ciod a tha thu ag ràdh ri so? Ged nach robh thu ann an cuideachd Chriosd, theagamh gu'n robh thu ann an cuideachd Chriosduidhean. Theagamh, mar a rinn Iudas, gu'm faca tu iomadh anam air aithbhreith, air achd agus gur *aithne dhuit*, ma tha neach ann an

Criosd gur creutair nuadh e. Theagamh gu'n do theagasgadh firinn a' Bhiobuill dhuit o'd òige agus gur maith is aithne dhuit ciod e sin Criosd a bhrath airson deich buinn fhichead airgid. An deachaidh do thoirt riamh gu roghainn a dheanamh, co dhiubh dhealaicheadh tu ri peacadh air choreigin, miann uaigneach, cleachdaidhean mi-onorach 'n ad ghnothuch aimsireil, no ri'd dhòchas airson na siorruidheachd? Agus ciod an roghainn a rinn thu? Chunnaic sinn duine mu'n cailleadh e tastan ag innseadh bréige anns an aghaidh. Smuain uamhasach! *Am mise e, a Thighearna?*

II. FELICS.—"Agus air dhasan a bhi a' reusonachadh mu fhìreantachd, stuaim, agus breitheanas ri teachd, ghabh Felics eagal mòr, agus fhreagair e, Imich romhad an tràth so; 'n uair a bhitheas ùine agam, cuiridh mi fios ort."

Neach eile. "Imich romhad an tràth so." A leughadair! Am bheil thu réir a choslais ud? Tha sinn a' meas gur ainneamh iad nach 'eil, *ach iadsan* a mhàin a thug iad fhéin do Chriosd.

An taobh a muigh do thòradh sàbhalaidh, is aon toradh air teagasg paillte ar latha, gu bheil a' choguis nadurra air a soillseachadh a thaobh fìrinn Dhé, agus ughdarrais Dhé os cionn a' pheacaich. Agus mar sin an uair a thig Criosd a dh' ionnsuidh an doruis, aithnichidh a' choguis a bhuille. Is aithne dhi nadur an iompachaidh, ged a tha i fhéin gun an atharrachadh ud aice. Cha ghabh i a cur 'n a tosd, agus gidheadh cha-n fhaod i ràdh, "Imich romhad; cha leig mi steach thu." Ach, tha am freagairt air a thoirt le fuath 'us eagal le chéile, "Imich romhad *an tràth so*." Tha sinn a' creidsinn gur ainneamh luchdéisdeachd an t-soisgeil nach cuala uaireigin am buille ud, agus nach d' fhairich dùsgadh ann an tomhas na tomhas. Is lionmhor iad gun teagamh, a bha fad a' giulan leo deilg gheura an dearbhaidh, a' feuchainn ris a phian a lughdachadh leis a mheall-adh thruagh ud.

Agus co tha 'labhairt, agus co ris a tha e air a labhairt? Is e cnuimh na talmhainn a th' ann a' cogadh r'a Chruithfhear. Is e th' ann ciont' a' teicheadh o ghràs. Is e th' ann leanabh feirge a' cur Dia na slàinte uaith, do'm buin saoradh o'n bhàs. Is e th' ann aithinne 's an losgadh ag ràdh ris an Tighearn a tha 'tairgseadh a spionadh as, "An uair a bhitheas ùine agam, cuiridh mi fios ort."

A pheacaich cheannaircich, tha do Dhia 'us do Rìgh, d' am buin thu, agus aig am bheil thu 'n a làimh, co dhiubh is aill leat no nach eadh, a' tighinn thugad, ag àithneadh dhuit a bhi réidh ris. Am buin thu ris mar gu'm b'e do sheirbhiseach e, ag iarraidh air fuireach gus am bi ùine agad, agus an sin gu'n éisd thu ris? An cuir thu uait e le gealladh? Cuimhnich ged a bhitheadh *an rùn* a bhi umhal treibhdhireach, nach e an rùn *ùmhlachd*. Cia b'air bith e do bhròn, do dheòir, do gheallaidhean, is namhad thu do Dhia *gus an tig an uair* 's an tilg thu thu féin mar pheacach caillte, ifrinn-thoillteanach, air tròcair Dhé ann an Criosd. O gràs iongantach, gu'n do cheangail Dia mar sud ri chéile ar dleasdanas agus ar sonas! O gràs iongantach, diamhair, gur peacadh do pheacach a bhi CAILLTE! Oir is e gniomh deireannach anama chaillte air an talamh, *a bhi 'diùltadh gabhail ri tiodhlac dolabhairt Dhé!*

A leughadair ionmhuinn, tha leithid a ni ann 's a bhi air ar toirt thairis do inntinn mhi-cheillidh. Nach bi briathran Fhelics 'n an rabhadh?

*Am mise e, A Thighearna?*

III. AGRIPPA.—"An sin thubhairt Agrippa ri Pol, Is beag nach 'eil thu 'g am aomadh gu bhi 'n am Chriosduidh."

A leughadair! Am bheil thu *ach beag air d'aomadh?* Faodaidh bhi gur cuimhne leat an uair a bhriseadh do shìth an toiseach—am focal 'tighinn dhachaidh thugad, theagamh air a chur ann le freasdail goirt. Thugadh uait d'iodhal talmhaidh, agus dh'fhairich thu gu'n robh thu gun chuibhrinn,

gun Dia 's an t-saoghal. Chunnaic thu ann an solus shaoghail shiorruidh, gur i an inntinn fheòlmhor am bàs.

Agus is minig a choidil thu 's a dhùisg thu o sin. Bheir thu oidheirp air tlachd fhaighinn 's na diomhanasaibh a bha aon uair 'n an sòlas agad: ach tha an t-saighead an sàs 'n ad anam. Cha-n urrainn thu gu bràth a rìs an sonas ceudna bhi agad ann an toilinntinnibh saoghalta.

Theagamh gu bheil thu na 's fhaide air adhart. Thionndaidh thu do chulthaobh ris an t-saoghal, agus rinn e san sin *riutsa.* Tha tàire 'us dimeas agad r'a choinneachadh, mar gu'm bu Chriosdaidh fìor thu. Tha thu ag iarraidh bhi dìleas ann an dleasdanas, agus tha thu dùrachdach ann am meadhonaibh follaiseach 'us uaigneach a' ghràis a leantuinn. Theagamh gu'n cluinn an Ti a chi ann an uaigneas do ghuth ag ràdh, "Dhia, dean tròcair ormsa 'tha 'n am pheacach."

Agus gidheadh faodaidh bhi gur beag nach 'eil thu air d' aomadh, gun *tuilleadh a bhi ann.* Cha-n 'eil thu fad o rioghachd Dhé. Ach carson a ni thu moille? Carson mar an t-Etiopianach, a dh' fhalbhas tu fo bhròn agus do Bhiobull romhad, an uair a dh' fhaodadh tu mar an t-Etiopianach, bhi 'falbh le gairdeachas? Faic nach ann agad fhéin tha a' choire, le peacadh àraidh a choimhead 'n ad chridhe, agus ris am feum thu dealachadh ma leanas tu an Tighearn. Agus faic a rìs nach 'eil thu 'sealltuinn airson sìth far nach 'eil i. Cuimhnich focail a' cheannaird Africanaich, "Dh' fheuch mi ri'm chridhe atharrachadh agus dh' fhàs e na's miosa, agus *ann an eudòchas thainig mi gu Criosd,* thagair mi a ghealladhean, agus fhuair mi saorsainn." Cuimhnich gu bheil e sgriobhta cha-n e, "Tha an duine so a' gabhail ri naoimh," ach "Tha an duine so a' gabhail ri PEACAICH."

A leughadair, ach beag air d'aomadh! Cuimhnich, a bhi *ach beag* air da thearnadh, is e sin *a bhi caillte!*

*Am mise e, a Thighearna?*

A leughadair, 'n am measg sud am faca tu do chliù féin? Agus a nis am bheil thu gu do shligh féin a ghabhail, agus a dhichuimhneachadh ciod e an gné dhuine a th' annad? Ma chunnaic thu do chunnart idir, feuch nach cuir thu uait e. Thoir an aire mu'm bi e 'na dhìteadh dhuit, gu'n d'thainig an solus cha-n ann a mhàin do 'n t-saoghal ach a dh'ionnsuidh do chogais, agus gu'n do ghràdhaich thu an dorchadas na 's mò na 'n solus, a chionn gu'n robh do ghniomharan olc. "Cuimhnich bean Lot." An do leagh do chridhe ann an tomhas airson a' pheacaidh? Faodaidh *aon sealladh air ais* a thionndadh rìs gu bhi 'n a chloich. "Marbh da uair," is uamhasach am focal sin.

As an t-seana bhliadhna, stigh d'on bhliadhn' uir, tha teachdaireachd an Rìgh 'g ad leantuinn. A dhol seachad air a' chrioch sin gun chùram, gun ùrnuidh, gun Chriosd, is e sin a ràdh gur e cogadh tha uait. "Uime sin is teachdairean sinn airson Chriosd, mar gu'n cuireadh Dia impidh leinne: tha sinne a' guidhe oirbh as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia. Oir rinn e esan do nach b'aithne peacadh 'n a iobairt-pheacaidh air ar son-ne; chum gu'm bitheamaid air ar deanamh 'n ar fìreantachd Dhé annsan" (2 Cor. v. 20, 21).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1873.

## "GUN CHALL A DHEANAMH DO NEACH AIR BITH."



Air maduinn àraidh thainig teachdaireachd thugam ag innseadh gu'n robh boirionnach, air an toir mi Mòr mar ainm, air fàs tinn, agus gu'n d'iarr i m' fhaicinn. B'aithne dhomh gu maith cliù a bhoirionnaich, agus thug mi barail air ciod e 'thug oirre cur 'g am iarraidh. Bha cliù maith oirre o'n leth mach—is e sin gu'n robh i onorach, stuaim, suairc, agus saothrachail. Ach fad roimh sud sguir i de bhi 'dol gu eaglais 's am bith; cha robh i ann an comunn na h-eaglais: agus mar sin bha i, a réir coslais, gun spéis do dhiadhachd. Bha cùram cho beag oirre mu aobhar Chriosd 's an t-saoghal 's a bhitheadh oirre mu Cheann-suidhe bhi air a roghnachadh air Staidibh Aonaichte America.

Cha mhaith le 'n leithid sud a mhuinntir bàsachadh gun chleachdadh diadhaidh air bith. Tha cuid ann 'n uair 'tha am bàs a 'tighinn a chuireas a dh' iarraidh an t-sagairt chum gu'm faigh iad *viaticum*, ni a chumas suas iad air an t-slighe a tha romha, ach tha e 'n a chleachdadh aig mòran Phrotestanach a chaith an là gun mheas

air na meadhonaibh, cur airson a' mhinisteir, aig uair a' bhàis, chum gu 'n sealbhaich iad, mar a tha iad a' creidsinn, cumhachd-saoraidh 'ùrnuidhean. Cha robh mi an amharus nach robh sud air inntinn Mhòr, agus fhuair mi 'n uair a ràinig mi i nach robh mi am mearachd.

Air dhomh ceisd chairdeach no dhà a chur rithe m'a cor, dh' fhoighnich mi dhith an robh eagal oirre gu'm b'e so a' chrioch. Thubhairt i gu 'n robh, nach robh amharus ann. "Mata," ars 'mise, "cha-n fhaod a bhi nach robh thu 'smuaineachadh air na tha romhad. Tha fios agad, an deigh a' bhàis gu'n tig breitheanas. Leig dhomh fhoighneachd, ciod e do dhòchas fa chomhair na siorruidheachd? Ciod e a their thu an uair a bheirear gu caithir breitheanais thu?"

"Mata," ars' ise gu stoilde, "*Cha d'rinn mi call riamh do neach air bith.*"

"Is e sin a their thu, an e, an uair a bhitheas peacadh air a chur as do leth aig a' bhreitheanas; agus is e d'earbsa, a chionn nach d'rinn thu call do neach air bith, nach e a mhàin nach dìtear thu, ach gu'n ruig thu air beatha na 's sona fhaotainn na shealbhaich thu riamh."

Bha i 'n a tosd. Bha e soilleir gu'm b'e sud na b'aithne dhi mu shlighe na slàinte. Agus cha do chuir a freagairt iongantas ormsa. Is minig a chuala mi aig a leithid roimhe e. Gun amharus cha-n 'eil mòran nithe na 's cagallaich ann, na cho lionmhor 's a tha fo'n mhealladh fo'n robh a' bhean bhochd ud. Is e th' ann creidimh ann an gnè fhireanachaidh trid oibre, agus creidimh a tha ro thaitneach le nàdur an duine. Is e a bhunait gu'm bu chòir peanas a dheanamh air neach a mhàin airson call a rinneadh air *neach eile*. Airson na dheanadh neach air 'fhéin is e tha 'n sin gnothuch neach e fhéin. Bu choir do neach a dheanamh le a chuid fhéin mar a 's aill leis. Agus tha a leithid so air fhilleadh anns a' bheachd, gur beag na nithean misge, agus briseadh Sàbaid, mur 'eil sinn 'deanamh call annta do'r coimhearsnaich. Ach a thaobh a' bhoirionnaich ud.

"Agus mar sin, a Mhòr," ars' mise, an ceann tiota beag, "cha d' rinn thu call riamh do neach air bith?"

"Cha d'rinn."

"Is mòr an ni sin r'a ràdh. Buinidh an cliù sin do'n Tighearn Iosa Criosd, a bhi neolochdach. Bha e 'naomh, *neolochdach*, neothruaillidh.' Is maith ma tha thu cosmhuil ris an sin. Ach am bheil thu ag ràdh nach d'rinn thu call riamh do Dhia no do dhuine?"

"Cha robh mise a' smuaineachadh ach mu 'n duine."

Oh! ach a réir lagh Dhé tha dleasdanasan mar fhiachaibh oirnn do 'n dà chuid, agus agrar dhinn aig a bhreitheanas do 'n taobh le 'chéile. Is i a' cheud àithne Dia a ghràdhachadh le'r n-uile chridhe; agus cha-n 'eil leithsgeul ann airson a dearmad."

"Ach *tha* gràdh agam do Dhia; agus is fiosrach mi nach d'iarr mi riamh olc a dheanamh air."

"Ro mhaith, tha mi 'creidsinn nach d'iarr thu riamh olc a dheanamh air Dia; ach faic mar a bhuin thu ris o chionn iomadh bliadhna, agus seall féin an d'thug thu aobhar dha a bhi 'meas gu'n robh gràdh agad dha. Tha seachd laithean 's an t-seachduin;—sé dhiubh sin thug e dhuit chum d' obair féin a dheanamh, agus cha do chum e ach a h-aon aige fhéin, ag agradh uaitse a choimhead naomh. Saoil thu an d' rinn thu call 's am bith dha 'n uair a ghabh thu a là agus a chuir thu gu d' fheum féin e? A rìs anns an t-sraid anns am bheil do thigh, tha iomadh tigh eile, ach tha a h-aon diubh air am bheil mar ainm tigh Dhé—saoil thu am bu chomharradh gràidh dha nach deachaidh thu riamh steach air a dhorus? Tha mi 'faicinn mar an ceudna, am measg do leabhraichean an sin shuas, leabhar a sgriobhadh le Dia féin chum do mhaith,—theagamh gu'm bi thu 'g a leughadh; cha-n aithne dhomhsa; ach mar bi, saoil thu am bi Dia toilichte le'd dhearmad? A thuilleadh air sin uile, chuir Dia a Mhac féin do 'n t-saoghal a bhàsachadh, am firean airson nan

neo-fhìreana, chum peacaich a thearnadh, a dh' fheumadh bàsachadh (Eoin iii. 16). A nis, ma bha do chleachdadh ag ràdh gu'n robh sud uile gun fheum, agus gu'n deanadh *tusa* an gnothuch as 'eugmhais,—mar tug thu aire riamh do 'n t-soisgeul — mar robh spéis agad dha—mar do ghabh thu riamh ris—nach fhaic thu gu'n do bhuin thu gu h-olc ri Dia far am bu mhò a tha a dh 'easonoir aige uait? Chuir thu a thruas an suarachas, agus rinn thu tàir air a ghràs. Na innis dhomhsa gu bheil gràdh agad do Dhia, 'n uair a chuir thu an dimeas sin uile leis an d'fhoillsich e e fhéin dhuinne. Na smuainich nach d'rinn thu call 's am bith dha, 'n uair a bhris thu a Shàbaidean, a thréig thu a thigh, a dhearmad thu 'fhocal, agus a rinn thu dimeas air a shoisgoul."

Cha tug Mòr freagradh 's am bith dha so; agus cha b'urrainn mi ràdh co dhiubh thuig i e no nach do thuig. Ach chaidh mise air m' adhart.

"Ach, their thu, theagamh, nach d'rinn thu call 's am bith do na coimhearsnaich agad, co dhiùbh?"

Thaitinn sud rithe, agus dh' aontaich i ris. Bha aon ni ann fhathasd ris am faodadh i earbsadh. Bha i cinnteach gu'm bu bheatha neo-chiontach a beatha air an taobh so.

"Mata," ars' mise, "cuireamaid dearbhadh ort leis na tha thu fhéin ag aideachadh. Tha mi làn chreidsinn nach tug thu air falbh 'us nach d' fheuch thu ri bhi toirt air falbh riamh cuid do choimhearsnaich, no 'dheagh ainm, no a ghoireas. Air an laimh eile, tha aobhar agam a bhi creidsinn gu'n do nochd thu iomadh caoimhneas dhoibhsan a bha timchioll ort. Ach gun teagamh bha buaidh aig *d'eisempleir*. Tha fhios agad gu bheil sinne coslach ri treud chaorach. Ma bhriseas a h-aon diubh troimh 'n ghàradh, is e a 's dualaiche gu'n lean càch e; agus air an dòigh cheudna bitheadh aon cheann teaghlaich, air sràid no staidhir, beò gun chùram mu'n diadhachd, agus leanaidh feadhain eile e gun amharus. Innis so dhomh mata: am bu mhaith leat mise a ràdh ri do nigheanaibh, aig am bheil teaghlaichean iad fhéin, an déigh do bhàis, aire a thoirt do mar chaith thusa do là, agus gluasad anns na ceumaibh ceudna?"

Thainig neul amhghair air gnùis na mnatha bochda mar a thubhairt mi sud rithe, agus fhreagair i gu h-ealamh,—

"Tha iad 'g a dheanamh mar tha."

"Tha thu ag radh gu bheil an t-Sàbaid aca mar là eile, agus nach fhaicear idir iad ann an tigh Dhé, agus nach 'eil spéis aca do'n diadhachd?"

"Tha."

"Agus, am bheil thu toilichte le sin?"

"Cha-n 'eil."

"Ach theagamh nach robh làmh idir agadsa ann an iad bhi mar sud am measg nan aindiadhach."

"Bha. Is ann a chionn 'us mar a thog mi iad."

"Mata, chi thu cia neo-chinnteach 's a tha am bonn air an robh thu a' togail do dhòchais ri h-uchd bàis. An àite nach d'rinn thu call do neach air bith, is ann a rinn thu call do'n fheadhain a 's ionmhuinne leat, a dh' fhaodas bhi 'n a chall anama dhoibh."

An uair a thubhairt mi so, bha Mòr, theagamh airson na ceud uaire 'n a beatha, fo thrioblaid a thaobh a latha a chaidh seachad, agus an toradh a dh' fhaodadh leantuinn. Agus a nis mar neach a thilgeadh á luing bhriste, sheall i timchioll oirre, dh' fheuchainn ciod an ni ùr a gheibheadh i chum earbsadh as, agus chum a tearnadh o sgrios.

An sin shearmonaich mi dhi *aithreachas*, a' toirt oidheirp air a peacadh a nochdadh dhi 'n a mheud agus 'n a neo-lethsgeulachd. Tha e fior gu bheil e saor dhuinn soisgeul saor a shearmònachadh do'n neach a 's ciontaiche, agus aig an uair mu dheireadh gu'm faod pilltinn bhi ann ris an Tighearn. Ach is uamhasach am peacadh a rinn esan a bha fad a latha fo 'n t-soisgeul, agus nach d'thug aire dha gu là a bhàis. Agus tha aobhar aig neach air bhi an amharus mu aideachadh

leabaidh-bàis mur bi aithreachas goirt 'n a chois.

"Mata," ars' mise, "bu mhidhil-seachd dhomhsa leigeadh leat a bhi gun chùram mu'n bheatha a chaith thu air an talamh. Bu reusonta an t-seirbhis a dh'iarr Dia uait. B'éigin gu'n d' innis do choguis sin dhuit; agus is ni iomchuidh gu'n amhairceadh tu nis air do pheacadh 's an aghaidh, agus 'fhoighneachd dhiot féin, nach bitheadh do dhìteadh ceart? Air aon dòigh bu mhiosa thu na cuid de na cinnich. Gheibhear iadsan air amaibh ann an teampluibh an Dée, agus giùlainidh iad nithean goirt gu suilbhir an dòchas gu'n coisinn iad deagh-ghean an iodhol; ach thusa, a réir d' aideachaidh féin, bha thu bliadhnachan de do bheatha gun Dia aideachadh aon rathad no rathad eile. Cha-n fhaod a bhi nach maslach agus aingidh an ni sin; agus ma theid thu as o'n pheanas a thoill e, is éigin gur ann air bhonn eile na *nach d'rinn thu call riamh do neach air bith.*"

"Chi mi uile e," ars' ise, a'gal gu goirt; "bu pheacach mòr mi."

"Ach am bheil doilgheas ort airson do pheacaidh? Am bheil aithreachas ort air a shon?"

"Tha," ars ise; "oh tha, ciod e thig dhiom?"

"Is fior an ràdh so," ars 'mise, "agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris, gu'n d'thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach, eadhon an ceann-fheadhna" (1 Tim. i. 15).

Agus chaidh mi air m'adhart a dh' innseadh do'n bhean bhochd gu'n robh dòchas ann dithse, agus ged nach teàruinn Dia aon neach nach creid ann an Criosd, ge b'e cho neolochdach 's a dh' fhaodas e a bhi, nach 'eil peacach ann, ge b'e cho mòr 'us cho lionmhor 'us a dh' fhaodas a pheacaidhean a bhi, a bhitheas caillte mu dheireadh, ma 's e 'us gu'n gabh e ri slàinte, mar a tha an soisgeul 'g a thairgseadh dha (Eoin xiv. 6).

Goirid an déigh sud, chaochail Mòr; agus, beag 'us mar a bha m'eòlas oirre, cha-n 'eil mi gun dòchas gu bheil i maille ris an Tighearn. Ach deanadh an leughadair, a tha nis air aire thoirt d'a suidheachadh, a cheist a chur ris féin, ciod an ni a thagras e 'n uair a sheasas e am fianuis Dhé aig a' bhreitheanas? Tha e cinnteach gu bheil miltean 's an tir Chriosduidh so aig an e so an dòchas, (mar a their iad,) "*nach d'rinn iad call riamh do neach 's am bith;*" agus ma bha breug-an Shàtain riamh air an cur ann am beul sluaigh, chum an leirsgrios, IS E SO A H-AON DIUBH. Is breug ann féin a th' ann; ach eadhon ged bhitheadh e fior a thaobh gnothuch dhaoine ri daoinibh eile, cha b'urrainn e bhi do'n pheacach ach 'na dhìdean breige.

Oir cha-n e mhain gur éigin duinn bhi neolochdach, ach is éigin duinn bhi FIREANTA; agus cha-n urrainn duinn bhi mar sin, ach an uair a ghabhas sinn Iosa Criosd mar Urras, mar Iobairt-réite, mar "ar Fear-tagraidh maille ris an Athair." Is ann an sin a mhàin a tha ar sìth ri Dia cinnteach; "Oir rinn e esan do nach b'aithne peacadh na iobairt pheacaidh air ar son-ne; chum gu'm bitheamaid air ar deanamh 'n ar fìr-eantachd Dhé annsan" (2 Cor. v. 21).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1873.

## "MAIRTIRICH MHADAGASCAIR."



*Rasalama ceud mhairtir Mhadagascair*

Tha Madagascar, eilean mòr ri taobh an cardheas a dh' Africa, naoi ceud mìle air fad, agus an cuid a dh' àitibh, trì cheud mìle air leud. Bha an luchd-àiteachaidh, ged a tha iad fad air thoiseach air a chuid eile de mhuinntir Africa, maraon an corp 'us an inntinn, ann an dorchadas nam fineachan gus o cheann leth cheud bliadhna. 'S a bhliadhna 1816 chuir comunn Lunnuin airson craobhsgaoilidh an t-soisgeil dithis soisgeulaich, le 'n cuid mnathan ann, ach cha mhòr gu'n robh iad air tìr 'n uair a ghearradh sios iad le eucail. Thill am fear a mhair beò dhiubh, Mr. Iones a chaidh car ùine gu eilean Mhauritiuis, gu Madagascar 'sa bhliadhna 1820. Air dha rìgh an eilein fhaicinn gu 'n robh cochomunn ri muinntir na Roinn-Eorpa chum maith an sluaigh, thug e misneach do 'n t-soisgeulaich, agus do chuid eile a thainig 'n a dheigh, ann an oidheirp air a chloinn a theagasg ; agus an uair an deigh ùine thoisich iad air Criosd a shearmonachadh gu follaiseach, agus air peacadh agus amaideas an iodhol-aoraidh a rùsgadh, cha do chuir e

bacadh 's am bith orra. Cha d' rinn na sagartan fhéin ach an seachnadh aig an àm, mar luchd-teagaisg creidimh nuaidh. Bha dà mhìle cloinn nis fo theagasg eudmhor, diadhaidh, agus air do an soisgeul bhi air a shearmonachadh aig an àm cheudna le cumhachd, thòisich am focal air a bhi 'toirt buaidh air sean 'us òg. Tha na Malagasaidh, oir is ann mar sin a dh' ainmichear an sluagh, ro cheòlmhor, agus an ùine aithghearr chluinnteadh roinn de na laoidhean againne, le 'm fuinn freagarrach, 'gan seinn 'n an tighean 'us 'n an achaidhean. Chuireadh a mach cuideachd inneal clòbhualaidh, agus chaidh 5000 Thiomnaidhean nuadha, agus 1000 de na Soisgeulan singilte a chur an clò, agus a chraobhsgaoileadh.

Ach thainig neul air an tòiseachadh bheannaichte so. 'S a bhliadhna 1828, chaochail an rìgh a bha 'n a charaid do na soisgeulaiche, ged nach robh e fhéin riamh 'n a Chriosduidh, agus thainig a bhean Ranavolana 'n a àite, a nochd gu ro luath an naimhdeas 'bha aice do chreidimh Chriosd. Ach is ann 's a bhliadhna 1835 a chuir a' Bhanrigh, air dhi a bhi a' gabhail eagail 'a lionmhoireachd nan Criosduidhean, agus air a brosnuchadh leis na sagartaibh, a mach fios ag innseadh gu'm feumadh iadsan uile a dh'aidich Criosd 'àicheadh air ball, fo phéin a bhàis. Dh' àithneadh do na soisgeulaiche mar an ceudna an t-eilean 'fhàgail. Theich mòran de na Criosduidhean gu àitibh fàsail an eilein, agus am measg nam fàsach agus nam beann, mar ann ar tìr féin, is minig a chruinnich iad chum focal Dhé a leughadh agus 'ainm a mholadh.

Le cuid 'us cuid dh' iarr na creidmhich am braithrean a chreid, a' cleachdadh cùram mu'n leigeadh iad ris am beachd féin do chàch. Air uairibh fhuair iad aithne air a chéile le amharc air Ier. xxxviii. 15: "Ma dh' innseas mi dhuit, nach dean tha gu cinnteach mo chur gu bàs? Agus b'e am freagradh a gheibheadh sin an earrainn a leanas,—'Mar is beò an Tighearn a rinn dhuinn an t-anam so, cha chuir mi gu bàs thu, ni mo bheir mi thairis tha do làimh na muinntir sin a tha ag iarraidh d'anama.'"

B'éigin do na soisgeulaiche, a dh'fhan cho fad 's a b'urrainn iad am measg an iompachan ionmhuinn, mu dheireadh an t-eilean fhàgail. 'S a bhliadhna 1836 dh' fhàg am fear mu dheireadh dhiubh, ann an suidheachadh cho goirt 's a chualas riamh, an ceangal ri craobhsgaoileadh an t-soisgeil. Car ùine dh' fhuiling na Criosduidhean mòran, le prìosain, agus call am maoin; ach dhoirteadh a 'cheud fhuil airson Chriosd air a' 14mh là de mhios August 's a bhliadhna 1837. Bha an ceud mhairtir òg, 'n a boirionnach fo ainm Rasalama. Air dha bhi air a chasaid oirre gu'n do choinnich i le càch chum ùrnuidh air an t-Sàbaid, chuireadh am priosain i, agus bhuaileadh i gu goirt, agus mu dheireadh dhìteadh i chum bais.

'S a' mhaduinn mhoich sheinn i laoidhean mar a thugadh i gu àite a' mharbhaidh, ag innseadh a h-aoibhneas troimh eòlas an t-soisgeil; agus air dhi dol seachad air an t-seapail anns an do bhaisteadh i, dh'éigh i, "An sin chuala mise briathran an t-Slanuidhir." Faisg air mile seachad air sud, ràinig i an t-àite. Air dhi saorsainn fhaighinn chum ùrnuidh a dheanamh, lùb Rasalama gu stòilde a glùn, agus air dhi a h-anam earbsadh ris an Fhear-shaoraidh, thuit i sios le sleaghan a luchd-marbhaidh 'n a corp.

Tha iad ag ràdh gu'n do ghlaodh cuid diubhsan a bha làthair "c'àite am bheil an Dia air an do ghuidh i,' us nach 'eil e 'g a tearnadh?" Ghabh cuid eile truas ri neach a mheas iad neo-chiontach, agus thubhairt an luchd-marbhaidh dorcha gu tric "Tha ni ann an creidimh na muinntir gile a tha 'cur as do eagal a' bhàis."

B'e an ath mhairtir duine òg air ainm Rafaralahaidh. Thainig e mach chum bàsachaidh gun eagal, agus labhair e mu'n dòchas bheannaichte bha roimhe, gu'm faiceadh e Iosa agus gu'm bitheadh e maille ris gu bràth. Aig àite an fhulangais lùb e a dhà ghlùn agus ghuidh e airson na tìre agus a chàirdean a bha fo gheurleanmhuinn, agus coslach ri Stephen, dh'earb e a spiorad ris an t-Slanuidhear.

"Mar a dh'éirich e o 'ghlùnaibh, bha 'n luchd-marbhaidh ag ullachadh, a réir an cleachdaidh, chum a leagadh sios, ach thubhairt e nach ruigeadh iad leas, gu'n robh e ullamh gu bàsachadh; agus bha e air ball air a chur gu bàs."

Anns a' chunntas bheag so cha-n urrainn sinn ach ro bheag innseadh de

na dh' fhuiling na Criosduidhean nis, fulangas fo'n d'fhan iad gun ghluasad. Bha caraid ard-inbheach air a thogail suas dhoibh ann an Prionnsa Radama, aon mhac na Banrigh gun iochd, agus oighre a' chrùin. Ghabh am Prionnsa òg so tlachd ann an nithibh spioradail, agus fhritheil e gu tric aig coinnimhean nan Criosduidhean anns na h-àitibh uaigneach. Is iomadh beatha a chaomhainn a' Bhanrigh air sgath 'eadarghuidhe, ach lean an geur-leanmhuinn le mòr ainiochd. Chuireadh as leth ceathrar de aireamh nam morfhear, dithis dhaoine agus am mnathan, gu'm bu Chriosduidhean iad. Fhuair iad cothrom follaiseach air an creidimh àicheadh, ach is ann a dh'aidich iad an creidimh, agus an rùn nach deanadh iad seirbhis do iodhalaibh. Chaidh iad fhéin agus ceithir deug eile d'e luchd-aideachaidh dìleas a dhìteadh gu bàs, agus fhuair iad an onoir uamhasach, gu'n do losgadh iad beò. Mar a choisich iad chum a bhàis, thòisich iad air an laoidhean fhéin a sheinn, a h-aon diubh a' tòiseachadh le,

"Tha tìr ghlòrmhor ann,
A ni ro bheannaichte;"

Aon eile a' tòiseachadh le,

"'Dol dathigh do Dhia tha sinn."

Mar so sheinn iad gus an d' ràinig iad an t-àite, far an robh dùn mòr connaidh air a charnadh suas, agus an sin cheangladh iad ri puist, beagan os cionn a' chonnaidh. 'N uair a bheothaicheadh an teine, ghuidh iad agus mhol iad Dia. Chualadh iad a gràdh : "A Thighearn' Iosa, gabh ri ar spioradaibh ; na cuir am peacadh so as an leth ;" agus mar gu'm fac' iad a'ghloir bha gu bhi fhathasd air a cosnadh do dh' aobhar Chriosd, thubhairt iad, "Mairidh 'ainm, a' chliù gu bràth. Aon uair, agus theagamh na 's trice, chuir an t-uisge an teine as, a bheothaicheadh a rìs, agus bha a h-aon de 'n luchd-fulang air an d' rug amhghar uair' a h-aisid, maille ri amhghar an losgaidh. Bha na ceithir deug eile air an toirt air an rathad mhòr troimh 'n t-sluagh a thionaileadh 's a bhaile 'us iad air an gluasad gu mòr leis na chunnaic iad, a dh' ionnsuidh Ampamarinana, creag Tharpeianach Mhadagascair. An so air mullach creige mòir aig ceann shuas na beinne, air an robh am baile air a thogail, bha an t-eudach a dh' fhilleadh timchioll an cuirp air a thoirt dhiubh, ach dh' fhàgadh na gairdeanan aca ceangailte, agus bha an casan ceangailte ri 'cheile le cordaibh. Ceangailte mar sin, thugadh iad, fear an deigh fir, gu bile na creige, agus bha iad air an tilgeadh thairis, far an do thuit iad 50 no 60 troidh, agus an sin a 'bualadh air mìr de'n chraig a bha 'sìneadh a mach, thuit iad o sin sios am measg mìrean briste de 'n chreig a bha 'luidhe ag a bun, seachd fichead agus deich troidh sios o'n bhile far an do chuireadh thairis iad. Mar bu tric bha iad marbh air ball. Bha aon Chriosduidh mòr a dh' iarr saorsainn chum seasamh agus amharc timchioll air aon uair eile. Air dha amharc air gach ni a dh' aithnich e fada, bha e 'na thosd car bheagan ùine, mar ann an ùrnuidh, agus an sin chualadh e a' dol sios leis a' chreig a' seinn laoidh mar a 'thuit a chorp gu bhi air a bhriseadh 'n a mhìribh 's a bhàs."

Fad na h-aimsir so, ged a bha na soisgeulaiche air am fogradh as an eilean, gidheadh, mar an seann eun ag itealaich timchioll nan eun òga 's a phriosain aca, bha iad a' feitheamh ri cothrom pillidh. Ràinig iad eadhon air dol air tìr uair no dha gu h-uaigneach, far an do choinnich iad ris a' mhuinntir a bha air an geur-leanmhuinn, agus far an tug iad sòlas agus beothachadh dhoibh. 'S a' bhliadhna 1853, chuir an Comunn Lunnuineach chum craobhsgaoilidh an t-soisgeil, air dhoibh tuigsinn gu 'n robh an geur-leanmhuinn air dol 'n a b' entruime, a mach Mr. Ellis soisgeulaiche eudmhor, a thugadh dhathigh chum gloir air a' bhliadhna a dh' fhalbh. Air do'n Bhanrigh ann an roinn bhi iarrtuinneach air cairdeas Bhreatuinn a bhi aice, agus ann an roinn eile troimh dheagh fhocal a' Phrionnsa, dh' fhuiling i dha dol ann. Bha iomadh cothrom aig air conaltradh uaigneach bhi aige ris na Criosduidhean. Thug e leis aireamh mhòr Bhiobul agus Thiomnadh nuadha, a dh' fholuich e m'a phearsa, agus a thug e seachad air a thurusaibh air feadh an eilein.

Bha cùisean mar so car ùine, ach bha stoirm eile a' feitheamh air an eaglais bhig. 'S a bhliadhna 1857 thugadh an oidheirp mu dheireadh air creidimh Chriosd a sguabadh as an tìr. 'Sa gheur-leanmhuinn so bha ceithir pearsa deug air an clachadh, thugadh air mòran puinnsean 'òl, agus rinneadh peanas air corr 'us dà cheud eile. Ach 's a bhliadhna 1861 ghairmeadh ise a bha 'n a ceann air a' gheur-leanmhuinn

gu 'cunntas, agus thainig saorsainn agus sìth le riaghladh a' Phrionnsa òige.

Agus a nis an déigh sé bliadhna fichead de gheur-leanmhuinn, agus an déigh do chorr agus 10,000 pearsa bhi air am fiosrachadh le deuchainnibh goirte, thainig an fhìrinn iongantach chum soluis, ged nach robh ach mìle Criosduidh ann, an uair a thoisich a Bhanrigh air cur as doibh, gu'n robh iad nis, an déigh gach ionnsuidh ghoirt a thugadh orra, air fàs 'n an *seachd mìle*. Ach am beagan air na labhair sinn, bha iad as eugmhais teagasg 's am bith o dhaoinibh geala. Rinn am Biobull, fo theagasg an Spioraid Naoimh, an eaglais a bheathachadh 's an fhàsach, maille ri "Turus an eilthirich" a chaidh eadartheangachadh agus a chlòbhualadh, mu'n d' fhogradh na soisgeulaiche air falbh.

Ach an ùine aithghearr, thug an Rìgh òg a bha fad cho gealltuinneach, a féin seachad, a dh' aindheoin earail Mhr. Ellis, do 'n mhisge. Mu dheireadh, mharbhadh e le cuid de na daoinibh mòr aige. Lean a Bhanrigh aige air cairdeas a nochdadh do na Criosduidhean, ged nach do chreid i fhéin riamh. Chaochail i òg, agus ann a h-àite-se thainig' s a bhliadhna 1868 a piuthar Ranavolana, neach cha-n e mhàin a dh' aidich Criosd, ach a thug comharradh air obair gràis air a h-anam. Tha Ard-fhear-comhairle na Banrigh, le mòran de na daoinibh cumhachdach, air an t-soisgeul a ghabhail d'an ionnsuidh; agus 's a bhliàdhna 1869, a réir àithne na Banrigh, bha iodhalan na rioghachd air an losgadh.

Tha eaglaisean a nis 'g an togail air feadh an eilein, cuid diubh 's na dearbh àiteachaibh 's an d' fhuiling na mairtirich. Chaidh mòran luchd-saothrachaidh Criosdaidh á Breatunn, agus chaidh Lighichean ann chum craobhsgaoileadh an t-soisgeil. Gu cinnteach tha e coslach ann am Madagascar, gu bheil "an geamhradh seachad, an t-uisge thairis, dh' imich e roimhe; chithear na blathan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd." (Dàn Sholaimh ii. 11.)

A leughadair, cha-n 'eil an leithid sud de dheuchainnean teinnteach aithnichte 's an tìr so. Ach is comharradh cinnteach air anam teàruinte, an gràdh ud do Iosa Criosd a thug air a' mhuinntir ionmhuinn ud fulang air a shon. Am bheil an comharradh ud—an gràdh ud—ra fhaotainn ortsa? Thugadh coguis fianuis co dhiubh is e so ceann-iùil do chaitheamh-beatha, "tha gràdh Chriosd 'g ar co-eigneachadh." (2 Cor. v. 14.) Seall ris an taobh eile, — "Mur gràdhaich neach an Tighearn Iosa Criosd, bitheadh e 'n a Anatema Maranata." (1 Cor. xvi. 22.)

Thig dlù, agus smuainich 'n ad chridhe air an t-Slanuidhear so a chaidh cheusadh, amhairc airsan a dhoirt 'fhuil air dhoigh cho saor airson pheacach, agus a ghuil os cionn na muinntir nach tigeadh d' a ionnsuidh-sa chum gu'm bitheadh beatha aca! Fàsaidh earbsa agus gràdh mar a dh'amhairceas tu. Bithidh tu air d'ullachadh airson gach dleasdanais agus deuchainn, agus mar na mairtirich urramach ud, gheibh tha comas air na h-uile nithibh a mheas 'n an call airson ro oirdheirceis eòlais Iosa Criosd do Thighearna." (Phil. iii. 7-8.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1873.

## MAITHEAS DHE.




Bu bhoidheach gun amharus am baile-tuathanaich ud S——. Bha Raibeart N——, an tuathanach, fad 'n a dhuine cinneachdail, mheudaich a threudan gu mòr, agus mu dheireadh chruinnich e mòran airgid; ach cha bu léir dha maitheas Freasdail, na 's mò na àilleachd a' chruthachaidh m'a thimchioll. Cha-n fhac' e làmh Dhé ann an aon aca; agus ged nach taitneadh e ris a ràdh gu'm bu duine e gun chreidimh gu'n robh Dia idir ann, gidheadh is ann mar sin a bha e, oir bha e bèo "gun Dia anns an t-saoghal"—oir cha robh Dia aige ach an saoghal, mar shaoibhreas. Cha robh buaidh 's am bith aig sud air, gu'n do chuir Dia e gu tàmh ann an ionad ro àluinn. Cha d' thug e feart air mòran de na bha timchioll da; bha mòran deth aige mar ni a dh' fheumadh a bhi; agus tuilleadh fada dheth mheas e mar thoradh e air ni bha ro mhòr 'n a shealladh—a ghliocas agus a dhìchioll féin. Ach labhair Dia ris ann am briathraibh bu ghràsmhor na cainnt cruthachaidh agus freasdail. Bha am Biobull aige a làimh 's an tigh, agus fhritheil e an eaglais gu maith

riaghailteach, far an robh an soisgeul air a shearmonachadh le dìlseachd. Ach annsan rainig an sgeul aoibhneach air cluasaibh mall, agus cha d' fhuair e àite ann an cridhe a bha, eadhon fo shearmonachadh blàth, dìleas, an t-soisgeil, làn de "reic 'us ceannachadh, 'us cosnadh." Agus mar sin ghabh na bliadhnachan air adhart, agus thainig an uair 's an do chruinnicheadh e chum 'aithrichean; ach bha e cho mi-chùramach aig àm a bhàis 's a bha e fad a bheatha. Chaidh an anail as 'us e 'toirt seòlaidh 'thaobh mar a bhitheadh cùram air a ghabhail de na treudaibh aige 's a gheamhradh—geamhradh aig an do luidh a shneachd domhain air 'uaigh.

Tha eagal oirnn gu bheil iad lionmhor ann a tha cosmhuil ris an tuathanach ud. Cia lionmhor 'us a tha iad aig nach 'eil smuain mu Dhia, no aig am bheil smuaintean cruaidh air, ris am bheil e air a ràdh, ach ann an diomhanas, "Feuch maitheas Dhé!" A leughadair, am bheil thu dhiubh sud? Smuainich air cuid de na doighean anns am bheil Dia le 'mhaitheas a' gairm air daoinibh anns gach àite aithreachas a dheanamh.

1. *A mhaitheas ann an tiodhlac a Mhic.*—Tha e air a ràdh gu'n d' thug a' Bhànrigh mhòr Ealasaid, fainne do Mhorfhear Essex, a bha measail aice, ag ràdh, ma bha e uair 's am bith ann an cunnart, agus am fainne ud a chur d' a h-ionnsuidh, gu 'n greasadh i g'a chabhar. Cha mhòr luach bha 's an fhainne, ged a bha òr 'us seudan ann; ach is mòr a bha air fhilleadh ann. Bha e 'filleadh ann gu'n robh cridhe na Bànrigh aige, agus gu'n robh cumhachd Shasuinn air a thaobh chum a dhion. Ach bhuilich Dia oirnne tiodhlac fada na 's luachmhoire agus, Oh! a' filleadh mhòrain ann! Thug e dhuinn 'aon-ghin Mhic. "Cha do shaoradh sinn le nithibh truaillidh, mar a tha airgiod agus òr, ach le fuil luachmhoir Chriosd, mar fhuil Uain gun chron gun smal." "An so tha gràdh, cha-n e gu'n do ghràdhaich sinne Dia, ach gu'n do ghràdhaich esan sinne, agus gu'n do chuir e a Mhac féin gu bhi 'n a iobairt-réitich airson ar peacaidhean." Nach abair sinn ma ta "Buidheachas do Dhia airson a thiodlaic dolabhairt;" agus air amharc ris, nach glaodh sinn, Gun amharus, "Is gràdh Dia."

"Oh, ciamar bhi 'dh 'leithid a spéis do
dhaoine aig gràs,
Gun duais air bith, gun aon ni ann ach
gràdh?"

2. *A mhaitheas 's an lagh a thug e dhuinn.*—Tha sinn a thaobh naduir a' meas an lagh a bhi ro shearbh, agus tha sinn ullamh air a ràdh, "Is cruaidh a' chainnt so, co dh' fheudas 'eisdeachd rithe?" Tha sinn a' meas gu bheil Dia mar a bha Pharaoh, 'n a mhaighistir cruaidh. Ach tha gràdh Dhé 's an lagh cho cinnteach 's a tha e 's an t-soisgeul. "Tha na h-uisgeachan a ghoidear milis" tha e air a ràdh, "agus an t-aran a dh' ithear ann an uaigneas taitneach;" ach cia b'e cho milis 's a tha iad, cha n'eil toilinntinnean a' pheacaidh ach car ùine, agus bheir iad dioghaltas uamhasach leo. Tha sinn a' leughadh ann an eachdraidh bhig o'n Aird an ear mu fhàidh aig an robh cumhachd mòr, diomhair, air a luchd-leanmhuinn, agus a thug 'fhaistneachd seachad air 'fholach fo sgàile éididh ro shoilleir. Is minig a dh' iarr iad air an sgàile a chur dheth, chum gu'm faiceadh iad a ghnùis. Mu dheireadh rinn e sin; agus ciod e am mealladh-dòchais a bh' aca, an uair a chunnaic iad an gnùis bu mhi-mhaisiche air an do dhearc suil! Agus faodaidh coslas maiseach bhi air a' pheacadh, ach an uair a chithear e gu ceart, cha-n 'eil cuspar ann a's gràineile no a's milltiche na e; ach tha lagh Dhé cha-n e mhàin coimhlionta ann an sùilibh chreatuirean glana, ach mar a 's faide a sheallas sinne ris, agus a dhearbhas sinn e ann ar faireachadh, is ann a 's mò a chithear gu bheil e naomh, cothromach, agus maith,—lagh aig am bheil mòr dhuais ann a choimhead. "Seirmibh a mach an sean, seirmibh a stigh an nuadh," ars 'am bàrd; ach tha an saoghal nuadh a tha an Criosduidh a miann-

achadh 'n a shaoghal anns an "comhnuich fìreantachd"—saoghal anns an faigh lagh Dhé ùmhlachd dhìleas, agus anns an aidichear e maraon mar chomharradh air a mhaitheas bhi mòr agus a ghliocas bhi do-rannsaichte.

3. *A mhaitheas ann an e bhi toileach peacadh a mhaitheadh.*—"Is milis dioghaltas" do chridhe truaillidh an duine. Cia duilich 's a tha e dha aon eucoir a rinneadh air a réir a bharail, a mhaitheadh o'n chridhe! Bha duine uasal air bord soithich a' bualadh a sheirbhisich gu goirt airson oilbheim a thug e dha. Air dha neach eile a chronachadh, is e thubhairt e, "Cha-n 'eil mise a' toirt maitheanais uair air bith." "Mata, tha mi an dùil nach 'eil thu a 'toirt oilbheim" is e thubhairt an neach eile. Ach tha ar Dia-ne ullamh air làn mhaitheanais a thoirt. An uair a tha sinn fo fhaireachadh goirt air ar cionta, agus a ghlaodhas sinn, "Ciod a ni sinn chum 'us gu'n tearnar sinn?" amhairceamaid air maitheas Dhé 'n a mhaitheanas mòr agus saor, a tha e comasach agus toileach a thoirt, agus creideamaid 's an Tighearn Iosa Criosd, trid am bheil maitheanas, agus saorar sinn.

4. *A mhaitheas anns na deuchainnibh a chuireas e thugainn.*—Tha sinn iarrtuinneach air trioblaid a sheachnadh, agus an uair a thig i ni sinn gearan 'n a h-aghaidh. Is gann a chi sin tròcair 's an trioblaid. Ach "an ti a 's ionmhuinn leis an Tighearn smachdaichidh e, agus sgiursaidh e gach neach ris an gabh e." Tha e 'g ar dearbhadh chum gu'n toir e sinn gu aithreachas; agus air dhuinn tighinn, cha-n ann chum toilinntinn dha fhéin, ach chum buannachd dhuinne. "Sin e agad," ars' duine òg ri companach, a 'cur a mheur air gairdean briste o 'n d' fhuiling e mòran, "sin e agad, 'us bithidh aobhar agamsa air Dia a mholadh air a shon fad na siorruidheachd; oir mu 'n do thachair an trioblaid ud rium, bha mi 'n am chreatuir truagh aingidh, a' ruithe chum sgrios; ach air leabaidh na trioblaid, fhuair mi cothrom meadhrachaidh, agus chunnaic mi mi féin 'n am pheacach caillte, agus Criosd 'n a Shlànuidhear luachmhor, agus trid gràis is urrainn mise a ràdh "Is leamsa e." Agus mar sin tha Dia 'n a thròcair mhòir a' cur trioblaid thugainn, agus tha aobhar aig miltean air a ràdh, Bu mhaith dhomhsa gu'n d' thainig trioblaid orm.

5. *A mhaitheas anns an t-saoghal aluinn, shona, a dh' ullaich e airson a phobuill.*—"Ann an tigh m' Athairse tha iomadh àite comhnuidh," ars' an Slànuidhear. Cha-n fhaod sinn leigeadh le'r cridhe bhi fo thrioblaid. "Agus am bheil thusa gu cinnteach an dùil gu bheil saoghal ann chum tighinn?" ars' duine truagh gun Dia air leabaidh a bhàis. Rinn a' cheisd agus eud an duine m'inntinn a ghluasad. Bha solus 's an t-suil ud, agus amhghar 's a ghuth ud nach teid as mo chuimhne. Thubhairt mi gu'm bu diomhain mo shaothair-se uile m'ur robh saoghal eile ann; gu'n do labhair mi mar a chreid mi, agus a chionn gu'n do chreid mi. "Ach," ars' esan, "their mòran nach 'eil a leithid idir ann." "C'uine agus c'àite an abair iad sin?" ars' mise. "Oh, 's an tigh-osda, am measg an òil; agus thoir leam an uair a bhitheas iad far am bheil mise gu'm bi iad cho làn eagail riumsa." "Seadh," ars' mise, "bithidh daoine air amaibh beò mar amadain agus gheibh iad bàs an amadain; ach cuide dh' uairean bithidh dùsgadh eagallach ann." Agus dh' fhoillsich mi mar a dh' fhaod mi do 'n duine bhochd 'n a amhghar bàis, Esan a thubhairt, "Is mi an aiseiridh agus a' bheatha." Agus an uair a smuainicheas sinn air a' chudthrom mhor, eadhon an cudthrom siorruidh de ghloir a thaisg Dia suas dhoibhsan a ghràdhaich e, is maith a dh' fhaodas sinn a ràdh, le buidheachas àrd, "Feuch, maitheas Dhé!"

Tha e air agradh dhinne gu gràdhach, aire a thoirt do'n mhaitheas mhòr so, cha-n ann mar annas, ach mar ni ris am bheil gnothuch àraidh aig gach anam air leth. Tha e 'n a luidhe timchioll oirnn, a' labhairt ruinn ann an guthan lionmhor a' chruthachaidh, ann an oibribh Freasdail, anns an Fhocal

naomh; ach cha-n 'eil cluas againn a dh' éisdeas, no sùilean a chi—tha sinn "marbh ann an eucceartaibh agus ann am peacaidhibh." Ach cnuasaicheamaid ar slighean, agus iarramaid cabhar an Spioraid Naoimh, agus an sin chi sinn le fìrinn "maitheas Dhé."

Chi sinn e 's na h-uile blàth, agus thig e thugainn gu milis an uair a "bheir sinn fainear na lilighean." An uair a bha Mungo Park, am fear-turuis ainmeil air feadh Africa, aig aon àm an cunnart tuiteam ann an eudòchas am measg teas agus tiormachd an fhàsaich, chunnaic e luibh bheag fo bhlàth gu maiseach a fàs aig a chosaibh. "Am bheil Dia a' gabhail cùram dhiotsa," ars' esan, "agus an diochuimhuich e *mise?*" Agus mar sin a' foghlum o 'n luibh bhig ud earbsa chur á Dia, lean e air a thurus, agus an ùine aithghearr fhuair e àite ùrachaidh agus foise.

Agus ciod e na dh' fhaodas sinn fhoghlum a thaobh cùram Dhé dhinn gach là! "Fhuair mi trocair mhòr an diugh," airs' fear-turuis ri caraid. "A 'dol thar drochaid thuit an t-each fodham, ach dh' éirich e rìs; mur d' éirich, chaidh mo mharbhadh." "Fhuair mise tròcair mhòr cuideachd," 's e thubhairt am fear eile; "chaidh mise thar an drochaid sin, agus cha do thuit an t-each agam idir." Seadh, bheir sinn an aire do oibribh freasdail a tha comharraichte agus mi-ghnàthaichte,—saoradh o chunnart, o eucail, agus o bhàs, ach cha léir dhuinn am maitheas a thachaireas ruinn ri àm slàinte agus saorsainn o amhghar goirt, gairdeachas laitheil a' chridhe, agus soilleireachd an dathigh.

Ach is éigin duinn dhol a dh' ionnsuidh focail Dhé na'm bitheadh sinn airson a mhaitheas a thuigsinn gu coimhlionta. agus chum sàbhalaidh. "Cha b'aithne do'n t-saoghal, tre ghliocas, Dia." Gus an d' fhoillsich e e fhéin, bu Dio neo-aithnichte e. Ach e nis tha e ag ràdh gur "obair choimheach leis breitheanas." Tha tlachd aige ann an tròcair. Bhuineadh mata d' a leabhar beannaichte bhi 'n a chompanach againn gach là,—"solus do 'r cois agus lochran do 'r ceum." Ach cia lionmhor iad do'm bheil an leabhar ud, a bu chòir bhi 'n a cheanniùil aca, gu h-uile air a dhearmad!

Bha ministear ag amharc air teaghlach de 'n choimhthional aige. Dh' iarr e Biobull. Mar a thugadh dha e thubhairt aon de 'n chloinn, "A mhathair, an e so là na Sàbaid?" Is mòr a leig sud a ris! Is e leabhar Sàbaid 'bha 's a Bhiobull. Ach nach 'eil tighean ann 's nach leughar air an t-Sàbaid fhéin e? Agus theagamh tighean 's nach fhosgailear idir e. An d' thainig an trachd so gu 'leithid a thigh?

Tha ar cridheachan thaobh nàduir 'n an naimhdeas an aghaidh Dhé; agus ma dhiùltas sinn éisdeachd ris na dh' innseas esan dhuinn 'n 'a fhocal féin, ciamar a gheibh sinn eòlas air a smuaintibh umainn gu bràth? Feuch a ghràdh iongantach do pheacaich ann an crann-ceusaidh a Mhic ionmhuinn! Nach treòraich an gràdh 's am maitheas ud sinne gu h-aithreachas? Nach treòraich e sinn le moladh 'us buidheachas chum a ràdh, "Tha sinn a' toirt gràidh dhasan a chionn gu'n do ghràdhaich esan sinn air tùs?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN T-SAMHRAIDH, 1873.

## CALL AN *NORTHFLEET.*



Air oidhche an dara là thar fhichead de cheud mhios na bliadhna so, mar a bha an soitheach mòr *Northfleet*, a bha air an t-slighe gu Australia, le ceithir cheud agus a dha dheug luchd-imrich air bord, air acair mu choinnimh Dungeness, ann an Caolas Dhòbher, thachair sgiorradh obann agus uamhasach dhith. Ann am priobadh na sùla, am meadhon dorchadais na h-oidhche, thainig soitheach mòr toite 'n a h-aghaidh, agus ghearradh sios i gu uachdar an uisge. Bu bhrònach na lean. Chaidh an luchd-imrich le cabhaig a mach air a' chlàr-uachdair. Mu'm b' urrainn iad cabhar fhaotainn, chaidh iad fodha. Bha mu cheithir fichead 's a seachd deug air an tearnadh le bàtaichean, agus le greim a dheanamh air na buill; ach ann an tiotadh chaidh trì cheud 's a cuig deug pearsa sios leis an t-soitheach, agus ghreasadh a dh' ionnsuidh na siorruidheachd iad.

Anns an sgiorradh eagallach ud tha againn sgrios obann a' tighinn 'n uair, a réir coslais, nach robh ann ach sìth 'us teàruinteachd; oir an uair a thainig milleadh air an *Northfleet* cha robh i

fad o thìr, ni mò ghlacadh i ann an stoirm,cha do thilgeadh air na creagaibh i, ach bha i ann am fairge chiùin. Air oidhche shàmhaich, bha i an sud, a reir coslais, gu sàbhailt air acair, ann an acarsaid aithnichte. Bha solus a' lasadh gu soilleir air barr a croinn chum cunnart a chumail dhìth. Ghabhadh mòran cùraim m'a timchioll, agus chaidh roinn de 'n sgioba agus an luchd-imrich a chodal, a' meas nach robh cunnart ann. Thubhairt iad "Sìth agus teàruinteachd." Ach aig an dearbh àm thainig an sgrios obann agus uamhasach, agus chualas glaodh goirt an amhghair, agus sruth na h-uisgeachan dubha stigh troimh 'n bhriseadh; agus ann am beagan ùine, chaidh an long ghasda, le tri cheud agus cuig deug dhaoine, mhnathan, agus chloinn, fodha 's an uisge! Oh! thainig sgrios obann orra, agus cha b' urrainn iad dol as.

Nis, is ann mar sin a thachaireas do shaoghal nan aingidh 's a cheann mu dheireadh. Tha iad gu bhi a' reic 's a' ceannach 's a' cosnadh, ag itheadh 's ag òl 's ri sùgradh, gun chùram orra; ach dìreach an sin cluinnear éigh a mheadhon-oidhche, agus foillsichear an Tighearn Iosa o neamh, le 'ainglibh cumhachdach, ann an teine lasarach, a' deanamh dioghaltais orrasan do nach aithne Dia, agus nach 'eil umhal do shoisgeul ar Tighearna Iosa Criosd. "Tha sgrios obann r'a thighinn orra, agus cha teid iad as."

Is e so mar an ceudna na thachaireas do 'n h-uile peacach mi-chùramach, neo-iompaichte nis, an uair a bheir am bàs sios e. Thugadh a chridhe do 'n t-saoghal, a ghnothuch agus a thoilinntinn; bha e beò an sìth agus suaimhneas, ionann 'us mar gu'n robh gach ni ceart aige airson na siorruidheachd, no mar gu'n "d' rinn e coimhcheangal ris a bhàs," nach tigeadh e am fagus da gu bràth. Ach oh! thig am bàs; gu h-obann, faodaidh bhi,—le tachartas ris nach robh dùil, no le eucail a mharbhas gu luath, agus nach toir cothrom smuaineachaidh,—agus tha an duine air a thoirt a dh' ionnsuidh truaighe ann an tiotadh, agus air a chlaoidh le h-eagal, tha e air a ghearradh sios. Tha sgrios obann a' tighinn air, agus cha téid e as. Tha e air "fhuadach air falbh 'n a aingidheachd," "peanas air a dheanamh orra le sgrios siorruidh o làthair an Tighearna agus o ghlòire a chumhachd."

A pheacaich neo-iompaichte, mur dean thu aithreachas, agus mur pill thu ris an Tighearn a nis, faodaidh sin uile tachairt dhuitse an ùine ghoirid. Cha-n' eil thu a' smuaineachadh air aon ni nis ach air sìth 'us tearuinteachd; ach an uair a tha thu gun Chriosd, tha fearg Dhé a' gabhail comhnuidh ort; tha thu air do "dhìteadh a cheana," agus aig uair 's am bith, faodar do ghearradh sios, agus do chur a dh' ionnsuidh "dubhar an dorchadais gu bràth." Rinn na daoine 's an luing saothair chum iad fhéin a choimhead tearuinte, ach cha d' rinn thusa saothair 's am bith. Ged a chuireadh iompaidh tric ort, tha thu a' dearmad an aon ni a dh' fhàgadh sàbhailt thu. Cha do theich thu gu Criosd. Is esan urras nam peacach, a ghiùlain ar peacaidhean 'n a chorp féin air a' chrann; "a rinneadh 'n a mhallachd air ar son," chum gu'm bitheadh sinn air ar saoradh o'n mhallachd. Agus a nis is esan an t-ionad-fasgaidh agus an dìdean mòr do pheacaich. Oh! teich chum dìdein gu greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romhad. Agus dean a nis e. Ann an Criosd tha thu sàbhailt gu bràth. Ach ciamar theid thu as ma ni thu dimeas air slainte cho mòr? "Am fear a chronaichear gu minig, gidheadh a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas." (Gnath. xxix. 1.)

Anns an sgiorradh eagallach ud tha sinn a' faicinn mar a dh' fhaodas daoine bàsachadh agus cabhar dlù dhoibh; oir is aon ni muladach anns an sgrios thruagh ud a thàinig air an *Northfleet*, gu 'n robh soithichean eile air acair timchioll, agus fagus air làimh, a dh' fhaodadh, na 'n robh fios aca, na h-uile neach a bh'ann a thearnadh. Ach bha an oidhche dorch, agus cha do

thuig iad na comharraidhean a chuireadh suas ag innseadh a chunnairt a bh' ann, agus mar sin cha robh fios aca, agus ged a bha cabhar dlù cha d' ràinig cabhar orra. Bhàsaich iad agus meadhonan tearnaidh air gach làimh dhiubh.

Agus nach e so na tha'tachairt gu tric ann an nithibh spioradail? Tha mòran a' bàsachadh gu bràth leis a' Bhiobull 'n an làmhaibh, agus le meadhonaibh mu 'n timchioll air gach taobh! Tha iad beò am measg orduighean Chriosd; tha an soisgeul air a shearmonachadh dhoibh; agus tha Criosd, Slanuidhear uile-chumhachdach, gràdhach, nan daoine caillte, air a thairgseadh dhoibh, seadh air fharrach orra; tha iompaidh air a chur orra dùnadh ri Criosd, agus a bhi réidh ri Dia; agus gidheadh tha iad a' bàsachadh! Cha d' ràinig cabhar orrasan a bha 's an *Northfleet*, ged a bha e faisg orra; agus air an aobhar sin cha b'e an coire fhéin gu'n do sgriosadh iad. Ach, O anama neo-iompaichte, cha-n e mhàin gu bheil cabhar dlù ortsa, ach tha e far am bheil thu. "Tha am Focal dlù ort." Tha Criosd 'n a uile lànachd agus shaorsainn air a thoirt dlù ort, agus tha e air iarraidh ort gabhail ris; agus mur 'eil thu air do thearnadh, is ann agad fhéin bhitheas a' choire. "Cha *tig sibh* do 'm ionnsuidhse chum gu'm bitheadh beatha agaibh." A pheacaich bhochd! tha thu a' bàsachadh le cabhar dlù dhuit. Agus ciod e a 's uamhasaiche is urrainn a bhi na bhi air do chuairteachadh le sochairibh an t-soisgeil, agus focail an Fhir-shaoraidh bhi a' seirm 'n ad chluasaibh, agus gidheadh thu bhi beò gun Chriosd, agus a bhi 'bàsachadh gun aithbreith, agus a bhi caillte gu siorruidh? Oh! "is ni eagallach tuiteam ann an lamhan an Dé bheò!" a bhi 'dol thairis o bhi fo shearmonachadh dheagh naidheachd mu Chriosd làn, agus mu shlàinte shaoir, gu luidhe sios ann am bròn siorruidh ann an saoghal na truaighe!

A rìs, anns an sgiorradh eagallach ud tha sinn a' faicinn cho dian 's a tha daoine chum am beatha a theàrnadh. Ciod e an cor uamhasach 's an robh sluagh air clar-uachdair na luinge ud an uair a dh' aithnich iad an cunnart! Daoine, mnathan, 'us clann, air an dùsgadh á 'n codal gu h-obann, a' dòmhlachadh a chéile, 's a' ruith thuig agus uaith, làn uamhais—daoine ag iarraidh am mnathan agus mnathan ag iarraidh an daoine, — parantan ag iarraidh an cloinne, agus clann am parantan—agus iad uile a strì ris na bàtaichean a' ruighinn chum gu'n faigheadh iad dol as. Agus bha aon duine cho miannach air tearnadh, gu'm b' fhearr leis dol an cunnart marbhaidh le urchar, na bhi 'call dòchais bhi ruighinn tìr. Oh! ciod e an t-iarrtus beò bha an sud air dol as! Agus e uile ro nadurrach!

Agus nach 'eil teagasg againn an so mu'r n-anamaibh luachmhor? Ma bha iad sud cho miannach a réir naduir, air bhi air an saoradh o bhàthadh, ciod e cho miannach 's a bhuineadh do gach anam gun ghràs a bhi air teàrnadh o fheirg Dhé! A leughadair; an deachaidh tu as fhathasd le do bheatha? An d' ràinig thu air a' bhàta-teàrnaidh? Am bheil thu teàruinte ann an Criosd? Oh! bi eudmhor 's an ni tha so, agus na gabh fois gus am bi thu ann an Criosd! Cha-n e peacadh follaiseach mar a 's trice tha a' sgrios dhaoine 'n ar là, ach iad a bhi gun suim do na nithibh so. Tha iad modhail, neolochdach, ach cha-n 'eil iad air an iompachadh, agus cha-n 'eil iad beò airson na siorruidheachd. "*Deanaibh spairn* chum dol steach air an dorus chumhann!" Air an oidhche so faodar d' anam iarraidh dhiot. Greas chum Chriosd. Is e sin an long bheannaichte nach gabh briseadh, agus nach teid fodha. Tha iadsan uile a tha an Criosd sàbhailt gu bràth. Thig d' a ionnsuidh NIS! "Tha mise toirt doibh a' bheatha mhaireannach, agus cha sgriosar iad, ni mò a spionas aon neach á mo laimh iad." "Thigibh do'm ionnsuidh sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm eallaich agus bheir mise suaimhneas dhuibh." "Esan a thig do'm ionn-

suidhse cha tilg mi air chor 's am bith a mach e."

A rìs, 's a sgiorradh eagallach ud, tha sinn a' faicinn ciod e cho dùrachdach 's a bhitheas daoine chum daoine eile 'theàrnadh. Cha luath a b'aithne dhoibh air tìr gu'n robh an *Northfleet* briste, agus gu'n robh ceudan anns an uisge an cunnart bàthaidh, na bha daoine 'us bàtaichean le cabhaig 's an àite. Cha b' fhad gus an do shaoradh an dream a bha an crochadh ris na buill. Lean bàtaichean air siubhal timchioll, bha gach meadhon air a chleachdadh, agus cha d'fhalbh iad gus am fac' iad nach robh neach ann ri theàrnadh.

Nach 'eil e iomchuidh gu'm bitheadh sluagh an Tighearna a' saothrachadh mar sud chum anaman caillte a theàrnadh? Ma bha 'leithid sud a dhìchioll air a dheanamh chum daoine a theàrnadh o bhàthadh, ciod e an dìchioll bhuineadh a dheanamh chum an anaman a theàrnadh o sgrios? Tha miltean a dh' anaman 'dol a dhìth air gach làimh dhinn.

B' eagallach an sgiorradh call an *Northfleet*, ach ciod a bh' ann an coimeas ri call anama? Tha an dara cuid a' tachairt air amaibh fad o chéile; tha a' chuid eile a' tachairt gach là. Thugamaid aire dhlù dha gu bheil anaman a' bàsachadh, agus gur dleasdanas dhuinne fheuchainn mar mheadhon ri 'n teàrnadh, agus mur teàrnar iad gu'm bi iad gu luath ann an ifrinn. Agus bitheamaid fior dhùrachdach ann an obair airson Chriosd. Abradh na h-uile creidmheach mar a thubhairt esan, "Is eigin domhsa oibre an ti a chuir uaith mi a dheanamh, am feadh is là e: tha an oidhche a' teachd, anns nach urrainn aon duine obair a dheanamh." (Eoin ix. 4.)

---

## FOIS ANN AN CRIOSD.

"Am bheil an soisgeul 'cur an céill,
 Fois do mheud 's a gheibhear sgìth?
Oh m' anam, tagair thus' do chòir,
 Dhuitse tha an gealladh mòr gu fior!
Comharradh air gràs cha nochdar leam,
 Cha-n fhaighear uam ach neoghloin thruagh;
Ach 's fiosrach mi gu bheil mi sgìth,
 'S bith'dh sìth o'n sgìth na h-uile h-uair.

"Fo uallach peacaidh tha mi a ghnàth,
 'Us amharus 'ga mo chràdh' gu goirt,
Cath 'g a chur a'm thaobh a stigh,
 'Us trioblaid muigh 'g am chlaoidh gu'm lochd,
Dh' fhalbh e uam mo bheagan neirt,
 Théid mi fodha gun fhurtacht ann;
Cha-n 'eil neach air thalaimh cruthaichte,
 Mar tha mise, cho sgìth 'us fann.

"Fhuair an columan anns an àirce
 Aite fasgaidh 's an robh tàmh;
Is amhuil sin tha miann mo Spioraid,
 'G iarraidh Chriosd mar àirc nan gràs.
Is fhad a dh' fhuiling mi o shiantaibh,
 Nis 's ann gheibhear iad na 's géire;
Fosgail 'Thighearn', leig sinne steach leat,
 Gus an sguir na stoirm-sa gu léir.

"Air dhomh bhi sàbhailt ann ad uchd-sa,
 Is mòr an fhurtachd 'bhitheas ann;
Is eòl domh nis an fhois a gheall thu,
 Gu'n toir i suaimhneas do'n chridh fann.
Sibhs' ta sgìth mar thachair dhomhsa,
 Do ghairm an t-soisgeil thugaibh cluas,
Teichibh do'n àirc 's am faigh sibh tàmh ann,
 Gabhaidh Iosa gach neach de 'n t-sluagh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1873.

## AN SEANN, SEANN SGEUL.

ROM. v. 6—"*Am an àm iomchaidh bhàsaich Criosd airson nan daoine neo-dhiadhaidh.*"



THA duine an so an nochd a dh' éisd riumsa o cheann àireimh bhliadhnachan. Bha e o sin 'n a àite-comhnuidh féin ann an America, agus thàinig e an so rìs. Cha b'urrainn mi gun smuaineachadh, 'n uair a chunnaic mi 'aghaidh aig an àm, gu'n saoileadh e nach robh agam ach an aon phort fhathasd; agus nach deachaidh mi aon oirleach air adhart, ach gu 'n robh mi a 'searmonachadh an aon seann soisgeil 's na dearbh bhriathraibh ceudna. Ma 's e sin a bheachd, tha e ceart. Tha mise, thoir leam, cosmhuil ri Mr. Cecil an uair a bha e 'n a ghiullan. Dh' iarr 'athair air aon uair fuireach ann an geata gus an tigeadh esan air ais, agus dh' fhalbh an t-athair air feadh a bhaile, agus am measg a ghnothuichean uile dhichuimhnich e an giullan. Thainig an oidhche, agus an uair a rainig 'athair an tigh bha ceisd mhòr ann mu Richard. Thubhairt an t-athair, "Is ann a dh' fhàg mise e 's a mhaduinn aig a leithid so a gheata, agus dh' iarr mi air fuireach an sin gus an tiginn-se 'g a iarraidh; cha ghabhainn iongantas ged bhitheadh e an sin fhathasd." Mar

sin chaidh iad ann, agus an sin fhuair iad e. Bha a leithid sud a dhilseachd shimplidh ann an leanabh 'n a eisempleir is fiù a leantuinn. Fhuair mise àithne o chionn àireimh bhliadhnachan o mo Mhaighistir seasamh aig bun a chroinn-cheusaidh gus an tigeadh e rìs. Cha d' thàinig e fhathasd, ach tha mi 'cur romham fuireach gus an tig e.

Tha daoine cosmhuil ri muinntir na h-Aithne anns a chrannaig agus anns a chaithir, a tha 'caitheamh an ùine ag éisdeachd ri ni nuadh air choireigin. Cha leor leo o là gu là a bhi ag innseadh an aon sgeil shimplidh, "An ti a chreideas anns a' Mhac tha a' bheatha mhaireannach aige." Agus mar sin bheir iad leo nithean nuadha o sgriobh-aidhean eile, agus ni iad maiseach Focal Dhé le briathraibh a theagaisgeas gliocas dhaoine. Tha iad a' leigeadh dhiubh fuil luachmhor Chriosd mar chlach-oisne an teagaisg. Ach mur 'eil iad fallan mu chrioch ard a chroinn-cheusaidh, tha iad mi-fhallan 's na h-uile puinng. "Bunait eile cha-n urrainn duine 's am bith a leagadh, ach sin a leagadh a cheana, eadhon Iosa Criosd." Pheacaich an duine, agus an sin dh' agair ceartas Dhé gu'm bitheadh am peanas air a choimhlionadh. Thubhairt esan, "An t-anam a pheac-aicheas bàsaichidh e;" agus mur urrainn Dia breug a dheanamh, is éigin do'n pheacach bàsachadh. A thuilleadh air sin, dh' agair naomhachd Dhé e, oir bha am peanas air a stéidheachadh air ceartas. Bha e ceart gu'm bàs-aicheadh am peacach. Cha do cheang-ail Dia peanas na 's goirt ris na sin a thoill e. Is e peanas toillteanas an oilbheim. Is eigin mata gu'n sguir Dia de bhi naomh airneo is éigin gu'm fuiling am peacach. Thainig Iosa Criosd, an dara Adhamh, ceann-cumhnant a phobuill taghta 'n an àite. Thug e e fhéin chum am peanas a ghiùlan a thoill iadsan a ghiùlan, chum an lagh a choimhlionadh agus 'ardachadh a bhris iadsan agus a chuir iad ann an dimheas. Thairg e bhi 'n a eadar-mheadhonair dhoibh, 'n a urras, 'n a neach a ghabhadh an àite, a' seasamh 'n an ionad agus air an son. Bha so, a thairg Criosd a dheanamh, air a ghabhail le Dia. Ann an àm iomchuidh, bhàsaich Criosd, agus choimhlion e na gheall e. Tha teagasg na rèite ro shimplidh. Is e th' ann dìreach gu'n d' thainig Criosd ann an àite a' pheacaich; Criosd a' fulang dìreach mar gu'm b'e fhéin am peacach, agus am peacach a' mealltuinn mar gu'm b'e fhéin am fìrean. Is ann tha iad so air àite a chéile a ghabhail; Criosd a' gabhail àite a' pheacaich; "bha e air àireamh a measg nan cion-tach." Tha am peacach air a mheas 'n a fhìrean; tha esan a' gabhail àite Chriosd agus air àireamh am measg nam fìrean. Cha-n 'eil peacadh aig Criosd fhéin, ach tha e 'gabhail cionta dhaoine air, agus a' fulang airson amaideachd dhaoine. Cha-n 'eil fìrean-tachd againne de 'r cuid féin, ach tha sinn a' gabhail fireantachd Dhé; tha sin a' cosnadh duais, agus tha sinn am fianuis Dhé mar gu'm b'e sinn féin a dh' oibrich an fhìreantachd.

Cha-n e tha uam an tràth-sa sin a dhearbhadh. Cha ruig sinn a leas a bhi sior a' dearbhadh an ni a 's aithne dhuinn a bhi fior. Is fearr dhuinn beagan bhriathran eudmhor a labhairt chum *an teagasg so mu'n réite a mholadh do dhaoinibh;* agus a rìs *focal riusan nach do ghabh ri Criosd.*

1. 'S a cheud àite, mata, *cia simplidh 's a tha e!* A Bhraithre, is ann air an aobhar sin nach toil le luchd na mòr-chuis e, tha e ro shoilleir. Tha cuid ann a mholas an neach nach urrainn iad a thuigsinn. Tha iad cosmhuil ris an t-seana bhean ris an do chuireadh a' cheisd mar a bha i a' tighinn dachaidh o 'n eaglais, "An do thuig thu an t-searmoin?" "Cha do thuig," ars' ise, "cha robh mi cho dàna." Shaoil leatha gu'm bu dhanadas dhith bhi a' toirt oidhirp air a mhinistear a thuig-sinn. Ach tha Focal Dhé air a thuig-sinn leis a' chridhe, agus cha-n 'eil e air dhòigh 's am bith an aghaidh solus na tuigse.

Tha teagasg na réite 'n a theagasg a chordas *ris an tuigse.* Tha am fear-

turuis, ged a bhitheadh a thuigse cumhann gu leòr, comasach air a bhi tuigsinn gu'n do sheas aon neach ann an àite neach eile. Cha-n 'eil neach air bith nach urrainn so a thuigsinn, gu'n do bhàsaich Criosd airson a phobuill. Ma theid thu sios do ifrinn cha-n ann airson nach robh thu comasach air a thuigsinn ciamar a dh' fhaodas Dia bhi cothromach, agus gidheadh a' fìreanachadh nan daoine neo-dhiadhaidh.

2. Tha e *'cordadh rìs a' choguis.* Cha-n urrainn teangaidh innseadh mar a shàsuicheas e a' choguis! An uair a tha duine air a dhùsgadh, agus a' choguis 'g a bhioradh, an uair a nochd Spiorad Dhé dha a pheacadh agus a chìonta, cha-n'eil ni ann ach fuil Chriosd a bheir sìth dha gu bràth. An uair a chaidh Raibeart Hall an toiseach do Chambridge chum searmonachadh, bha muinntir Chambridge ach beag 'n an Unitarianaich. Air an aobhar sin shearmonaich e air teagasg obair chriochnaichte Chriosd, agus thainig iad d' a ionnsuidh an deigh na searmoin agus thubhairt iad, "Mhr. Hall, cha dean so an gnothuch." "Carson," ars esan. Is e thubhairt iad, "Cha robh an t-searmoin ud ach airson seana mhnathan." "Carson airson seana mhnathan?" ars' Mr. Hall. "Airson gu bheil iad aig beul na h-uaighe," ars' iadsan, "agus tha iad ag iarraidh sòlais, agus air an aobhar sin freagarraidh e iadsan, ach cha fhreagair e sinne." "Ro mhaith," ars' Mr. Hall, "mhol sibh mise gu mòr; ma tha so maith airson seana mhnathan aig beul na h-uaighe, is éigin gu'm bi e maith dhuibhse ma tha sibh ann 'ur ciall cheart, oir is ann aig beul na h-uaighe tha sinn uile 'n ar seasamh! An so gun amharus, tha ni comharraichte do thaobh na réite; tha sòlas ann ri aghaidh a' bhàis." An uair a tha a' choguis air a dùsgadh chum cionta 'mhothachadh, tha am bàs an sin fa'r comhar cia b' e na dh' éireas dhuinn. Tha uamhasan coguis ciontaich air an leantuinn le smuaintibh mu'n bhreitheanas; ach cha ghluais coguis, no tinneas, no am bàs, no an diabhul, no breitheanas, no an t-siorruidheachd an t-sìth a tha an fhuil a' tabhairt as a h-àite. Bitheadh duine ciontach do ríreadh, agus aithne aig air; bitheadh eòlas aige air a staid chaillte, agus tha mi ag radh nach 'eil aon neach ann ach Iosa,—Iosa a mhàin, aon ni ach an fhuil luachmhor, a 's urrainn sìth agus fois a thoirt da.

3. Tha so mar an ceudna mar bhuaidh air *gu'n taisich e an cridhe.* Is aithne dhomhsa bean ionmhuinn, dhiadhaidh, aig an robh gràdh d' a cloinn agus a dh' iarr an slàinte. An uair a rinn i urnuidh air an son, shaoil leatha gu'm bu chòir dhith an doigh a's fearr a chleachdadh chum an aire agus an tlachd a chosnadh. Tha mi an dòchas gu'n dean sibhse mar sin. Ach b' e am meadhon 'a shaoil leatha bu fhreagarraich a bhitheadh, uamhasan an Tighearna. B' abhaisd dith caibdeal an deigh caibdeil a leughadh d'a cloinn 'a "*Earail dhùrachdach do pheacaich neo-iompaichte*" le Mr. Alleine. Oh, an leabhar sin! cia liutha bruadar 's a thug e air a giullan 's an oidhche mu lasraichibh teinteach, agus losgadh siorruidh. Ach dh' fhàs cridhe a ghiullain na bu chruaidhe, mar gu'm bitheadh e air a chruadhachadh agus cha-n ann air a thaiseachadh ann an àmhuinn an eagail. Ach eadhon an sin, 'n uair bha cridhe a' ghille cruaidh, an uair a chluinneadh e mu ghràdh Chriosd d' a phobull, ged a bha eaga' air nach ann diubh bha e fhéin, gidheadh bheireadh e gal air a bhi 'smuaineachadh gu'n gràdhaicheadh Iosa neach air bith mar sud.

4. Tha fhios againn gu bheil cumhachd aige *air a' chaitheamh-beatha o 'n leth mach.* Cha-n urrainn duine air bith a bhi smuaineachadh gu'n do bhàsaich Criosd airson a pheacaidhean agus gidheadh a bhi beò 's a pheacadh. Is e toradh cinnteach creidimh fhior ann an iobairt Chriosd a bhi 'glanadh air falbh an seann taois, a bhi 'toirt an anama gu bhi air a choisreagadh do Chriosd a cheannaich e le 'fhuil, agus a bhi a 'gintinn dioghaltais an

aghaidh nam peacaidhean a cheangail Iosa ris a' chrann. Is e an dearbhadh a dh' fheuchas. Rach a dh' ionnsuidh sgìreachd far an do ghearr am ministear teagasg na réite as a theagasg, agus mur fhaigh thu tuilleadh striopaichean, agus mheirleach, agus mhisgearan an sin na tha gnàthaichte, tha mise am mearachd. Ach ruig sgìreachd far am bheil teagasg na réite air a chumail a mach gu fìrinneach, gràdhach, agus mur fhaigh thu na tighean osda a' fàs falamh, agus na bùthan dùinte air an t-Sabaid, agus an sluagh a' gluasad ann an onoir, agus treibhdhireas, dh' amhairc mise timchioll orm 's an t-saoghal an diomhanas.

A Chriosdaidh, tha thu a' creidsinn gu'n do mhaitheadh do pheacaidhean, agus gu'n d'rinn Criosd réite air an son. Ciod e their sinn rint? Rintsa an toiseach their sinn ciod e cho aoibhneach *'s a bu choir dhuit a bhi* mar Chriosduidh! Is beag .dh' fhaodadh trioblaidean na beatha-sa de dhragh a chur ort! O'n fhuair thu maitheanas peacaidh, ciod an call a th' ann cia b'e na thachaireas dhuit?

Agus a rìs, a Chriosdaidh, ma tha thu mar so air do thearnadh, agus gu'n do ghabh Criosd air do pheacadh ann am fìrinn, 'n uair a tha thu aoibhneach, bi *taingeil agus gràdhach.* Lean ris a' chrann-ceusaidh a thug air falbh do pheacadh; dean seirbhis dhasan a rinn seirbhis air do shonsa.

Agus a rìs fhathasd, a Chriosdaidh, ma's fìor e gu bheil réite air a dheanamh airson peacaidh *innis e, innis e, innis e.* "Cha-n urrainn sinn uile searmonachadh," ars' tusa; cha-urrainn ach innis e, innis e. "Cha b'urrainn mise searmoin 'ullachadh;" innis e; innis e 's an tigh agad fhéin; innis e aig bun an teallaich. "Ach cha-n 'eil agamsa ach clann bheag;" innis do 'd chloinn e, agus bitheadh aithne aca air diomhaireachd mhilis a chroinn-ceusaidh, agus air eachdaireachd bheannaichte an neach a bha beò agus a bhàsaich airson pheacach. Innis e, oir cha-n 'eil, fhios agad co na cluasan a tha ag éisdeachd.

A mhi-chreidmhich, mur urrainn Dia agus mur dean e peacaidhean dhaoine aithreachail a mhaitheadh gun Chriosd a bhi fulang air an son, bi cinnteach gu'n toir e thusa chum breitheanais. Ma 's e 'us, an uair a bha peacadh air a mheas do Chriosd, Mac Dhé, gu'n do bhuail Dia e, ciamar nach buail e thusa a tha 'n ad namhad dha, agus aig am bheil do pheacadh air do cheann féin?

Eisd, a dhuine, is e so na tha Criosd ag radh rint, "Creid agus teàrnar thu;" is e sin, "Earb, agus teàrnar thu." Cha-n 'eil ni eile agad chum earbsadh ris; bi an crochadh airsan. Tha thu 'dol sios, sios. Ciod e a their thu? An earb thu ris? Oh m'anam, cuimhnich an uair a dh' earb mi an toiseach ris! Thainig e gu bhi cho simplidh, furasda. Cha robh agam ach amharc, agus bu leòr e. Bha mi fad a' ruith thuige agus uaithe, ag iarraidh a' dheanamh rìs an ni a bha deanta, agus sin 'ullachadh a bha ullamh. Oh, bu shona an la a bh' ann, 'n uair a ghabh mi orm dol a stigh air dorus fosgailte a thròcair, suidhe aig bord a ghràis air a dheanamh ullamh, itheadh agus òl, gun cheisd a chur! Oh, anama, dean thusa mar an ceudna!

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1873.

## "RABBI DUNCAN."



Tha daoine ann, cuid dhiubh 'n an daoine mòra, tha beo 'us a gheibh bàs, agus aig nach 'eil dad an eachdraidh-eachd am beatha a 's fiù aithris. Tha cuid eile agus tha am beatha cho comharraichte agus, co dhiubh a chordas an creidimh ruinn no nach cord, nach urrainn sinn gun aire thoirt doibh. Ach far am bheil co-fhaireachadh a' chridhe maraon le Dia 'us le daoinibh, tha cumhachd anns a' bheatha a leanas fad an deigh a' bhàis. B'ann diubh sin beatha Dr. Eoin Duncan, Ard Fhear-teagaisg na cainnt Eabhraich 's an Oilthigh ùir, an Duneidin. Dh' fhàg e sgriobhaidhean againne leis am faod e fhathasd labhairt ruinn, ged a tha e marbh. Bha a' bheatha o'n leth stigh na 's comharraichte na a bheatha o'n leth-muigh, mar a chunnacas i 'n a shearmonachadh, 'n a litrichean, agus 'n a chòmhradh; gidheadh tha teagasg 's an dà chuid. Is gann gu'n robh r'a linn duine aig an d' thug 'inntinn na 's mò de bhuaidh air inntinnibh dhaoine eile.

Bha Eoin Duncan—"Rabbi Duncan," mar a theireadh a chairdean

gràdhach rìs—'n a mhac greusaich faisg air Abaireadhain, agus rugadh e 's a bhliadhna 1796. Cha robh maireann ach e fhéin de theaghlach mòr. Bha e 'na leanabh lag, agus an uair a bha e òg, chaill e sealladh aoin suile leis a bhric. Bha màthair dhiadhaidh aige, a chaochail an uair a bha e sé bliadhna dh' aois; agus fad an deigh sin an uair a chràdh e a chairdean le a ghòraich, theireadh fear dhiubh sin, "Thig e gu bhi ceart fhathasd, oir cha robh urnuidhean màthar riamh gun fhreagairt."

Bha toil aige o 'oige de dh' fhoghlum. Aon uair 'us e ro thinn chuala iad e ag ràdh rìs agus a rìs, "Oh na 'n caomhnadh Dia mi gus am faigh mi orm an cleòcan dearg!"—is e sin an cleòc a gheibhear air na foghlumaich ann an Oilthigh Abaireadhain. Is minig a chronaich 'athair e airson a choire le tuilleadh cruais na gliocais. Ghlaodh e aon uair, "Marbhaibh mi, 'athair, marbhaibh mi ceart comhluadh!" Nochd e am measg sud uile araon cruadal agus caoimhneas. Aon uair, bha a chompanaich 'dol a bhàthadh cait, ach theàruinn e am beathach truagh, agus ghabh e gu maith air an fhear bha 'dol d' a dheanamh. Aig naoi bliadhna dh' aois chaidh e do 'n Sgoile Ghràmar ann an Abaireadhain; aig ceithir-deug choisinn e *bursary* beag, chaidh e do'n Oilthigh agus fhuair e an "cleòcan dearg." Saothrachail mar a bha e aig an àm so, cha robh am measg nam foghlumach neach leis am b' fhearr chuiche. Cha do dhearbh e e fhèin cho ard 's an fhoghlum aig an àm: bha e a' leughadh gu farsuinn, ach is ann 'n a rathad fhéin. Thoisich e a nis air bhi gun ordugh agus gun fhéin-riaghladh anns na nithibh so mar a lean e rìs r'a bheò.

'S a bhliadhna 1813 chaidh e stigh mar fhoghlumach chum na minisdreileachd anns an "Constitutional Associate Presbytery," eaglais a dhealaich rìs an "Associate Secession." Dh' fhàg e i sin 'us lean e an Eaglais Steidhichte 's a bhliadhna 1816, 'n a choigreach fhathasd do sholus na beatha. Thainig a nis àm amharuis, fiosrachaidh dhàin, agus truaigh inntinn air, nach d' fhàg e gu ceann deich bliadhna 'n uair a thainig an t-atharrachadh mòr air. "Rainig mi 'leithid a dhoimhne ann an anacreidimh," thubhairt e ri Dr. Daibhidh Brown, "gu'n d' thubhairt mi aon là rium fhéin, 'us each a 'dol seachad, cha-n 'eil eadar-dhealachadh 's am bith eadar mise agus an t-each sin." Ged a bha e 'dol air adhart chum na minisdreileachd, bha e fhathasd gun "Dia 's an t-saoghal." Air dha fuireach beagan ùine aig Darlington, far an deachaidh e a theagasg sgoile, agus a rìs an Duneidin, thill e gu Abaireadhain 's a bhliadhna 1823, mar fhear-teagaisg chànainean. 'S a bhliadhna 1825 'us e fhathasd "air a luasgadh leis an doininn agus gun chomhfhurtachd aige," chaidh a bheul fhosgladh le cléir Abaireadhain.

'S a bhliadhna 1826, thainig an t-urramach Cæsar Malan gu Alba, agus ràinig e Abaireadhain. Bha staid inntinn Mhr. Duncan aig an àm air a chur sios mar so leis fhéin: "Bha m' inntinn ro leaghta 'n uair a thachair mi ri Mr. Malan. B' e sin an oidhche an deigh dhomh bhi cuide ri Daibhidh Brown. Chuir e a' cheist orm, 'Ach am bheil thu naomh?' Agus gus an robh e ceithir uairean 's a mhaduinn, choisich e air ais 'us air adhart leam mu dhorus m' àite-còmhnuidh. Thubhairt mise, 'Tha fhios agam na 'm bàsaichinn roimh 'n mhaduinn gu'n rachainn a dh' ifrinn. Tha thu a' labhairt rium mu ghràs; cha-n aithne dhomh ciod e sin. Rùnaich mi mìle uair a bhi na 's fhearr. Ma 's urrainn thu ni air bith a dheanamh air mo shon is mòr m' fheum air.'" Air an fheasgair air an d' ràinig e, ann an tigh caraid, thachair Mr. Duncan ri Mr. Malan. Labhair iad dà uair ri 'chéile an naignidheas, agus sgriobh Mr. Duncan sios a mhòr chuid de 'n chòmhradh.

Le beannachadh Dhé air dà chomhradh an fheasgair sin "thionndaidheadh an stoirm gu ciùin." Rinneadh Mr. Duncan 'n a chreatuir nuadh. Bha inntinn a bheireadh buaidh air miltibh,

agus a bha gu ginealaichean a theagasg, air a tionndadh o chumhachd Shatain gu Dia. B'e am meadhon àraidh a bheannaicheadh cho mòr, na focail, "An neach a chreideas gur e Iosa an Criosd, rugadh o Dhia e;" agus an fhìrinn a chleachd Mr. Malan, agus a thubhairt Mr. Duncan chaidh troimhe mar dhealanach, "an smuain ard gu 'm b'e *rùn* Dhe gu'n tuigeadh daoine imtinn-sa: Dia, 'fhocal 'n am dhearbh bheul. B'e sud freumh, tha mi a meas, gach ni a th' agam gus an uair so, ma tha ni air bith agam." Thug Mr. Duncan àite 'n a chridhe do Mr. Malan gu là a bhàis mar athair spioradail. "An ath là," ars esan, "mar a shuidh mi sios aig mo leabhar agus mo pheann 'n am laimh, ghabh mi stigh le làn aonta na h-uile fìrinn a chuala mi o 'm òige. Shuidh mi an sin uairean a dh' ùine, agus *thainig iad agus theagaisg iad iad fhéin dhomh.*" "A nis dh' fhalbh am buaireadh chum peacaidh lathail—cha robh agam eadhon ri cogadh 'n a aghaidh; agus bha inntinn leinibh agam air achd agus an uair a bhitheadh paipeir air chall orm 'n am sheòmar, rachainn air mo ghlùnaibh a dh' ùrnuidh, agus an sin rachainn 'g a iarraidh." Is minig' ars' neach a luidhe e sios le ùrnuidh an leinibh aige air a bhilibh—

"An nochd 's mi luidhe chum codal sios,
Coimhead air m' anam bheir mi do Chriosd.
Ma gheibh mi bàs mu'n dùisg mi suas,
Gabhadh an Tighearna m' anam uam."

Rinneadh na h-uile ni nuadh. A nis gu'n robh uabhar cridhe 'us tuigse air a leagadh sios, shuidh e aig cosaibh Iosa. A' dealachadh ri a sheann bheachdan faoin. aingidh, nochd e fad a latha leanmhuinn iongantach ri ughdarras a Bhiobuill, agus ghéill e mar leanabh a ghnàth do na h-uile focal a labhair Dia.

Bha ceud mhinistreileachd Mhr. Duncan ann am Pearsaidh, an sgìreachd Bheandachaidh, far an do shaothraich e iomadh bliadhna, a' smachdachadh, a' cronachadh, 's ag caralachadh le gach uile fhad-fhoighidin agus theagaisg. 'S a bhliadhna 1836 shuidhicheadh e ann an Eaglais Mhilton an Ghlascho. An sin lean e air a bhi 'tional mòran de 'n mhuinntir bu diadhaidh bha 's a bhaile, a chuir meas mòr air a bhriathraibh saoibhir, sàsuchail. Bha a dhòigh, le di-chuimhne 'us easbhuidh orduigh ann an gnothuchaibh, 'n a aghaidh nis na 's mo na bha e roimhe. Ann am Pearsaidh, is minig a leig e leis e bheathachan eich a bh' aige a thoirt tar am b' àill leis, 'n uair a bhitheadh e 'coimhead an t-sluaigh. 'S an àite ùr 's an robh e, rachadh e an Grianaig air soitheach-toite do Ghlascho, an àite a dhol do Bhaile-bhoide far an robh e fo ghealladh searmonachaidh, agus thogadh e a cheann o leabhar anns a *chabin* gu a mhearachd 'fhaicinn. Cha robh riaghailt aige ann an ni air bith. Cha-n fhac mi riamh fearg air ach aon uair, n' uair a rinn bana-charaid na leabhraichean aige a ghlanadh o dhuslaich, 's a chur an òrdugh. Choisich e air feadh an tighe, agus thubhairt e, gu 'm b' fhearr leis 'fantuinn ann am fàsach na gu 'm beanadh daoine r' a chuid leabhraichean." 'S a bhliadhna 1836 phòs e Miss Sine Tower á teaghlach air an robh e eòlach an Abaireadhain. Chaochail i 's a bhliadhna 1839. Bha Dr. Duncan pòsda dà uair, agus bha e dà uair 'n a bhantrach. 'S a bhliadhna 1840 fhuair e mar onoir o Oilthigh Abaireadh ain bhi 'n a LL.D.

A' leanmhuinn air a theachdaireachd chum rannsachadh mu chor nan Iudhach ann am Palestin agus ann an taobh sear na Roinn Eorpa 's a bhliadhna 1839, air am bheil Mr. A. A. Bonar a' toirt sgeil, bha Dr. Duncan 's a bhliadna 1841 air a chur le Eaglais na h-Alba mar shoisgeulaiche a dh' ionnsuidh nan Iudhach aig Pesth ann an Hungary. Bha 'obair an sin ro tharbhach; agus b' aon toradh air iompachadh teaghlaich Mhr. Saphir, aig am bheil aon mhac, Mr. Adolph Saphir, nis 'n a mhinisdear ainmeil ann an Lunnun. O 'n obair bheannaichte-sa thugadh air falbh e, aig àm an dealachaidh 's a bhliadhna

1843 gu bhi 'n a fhear-teagaisg Eabhraich 's an Oilthigh Ur an Duneidin. Bha e 's a chaithir ud seachd bliadhna fichead. Bha doimhne agus saoibhreas 'inntinn, agus spioradalachd fhior agus ghràdhach a nàduir 'n am beannachd do mhoran de na foghlumaiche aige, aig am bheil a thoradh an diugh aig iomadh coimhthional an Alba. Bu mhaith leinn na 'm b' urrainn sinn àite a thoirt do chuid de na "meadhrachaidhean" mhaidne a bh' aige cuide ris na foghlumaiche 's a bhliadhna 1846 agus 1848, a chuala sinn féin; focail firinn, coslach ri mìribh òir, nach teid gu bràth air dhichuimhne. "Glan mi gu h-iomlan o 'm lochd," chuala sinn e ag ràdh. "Oh, mo lochd! mo lochd! tha e tromham gu léir—mo thuigse, mo thoil, m' aignidhean, mo nàdur uile. Ach gu ma beannaichte gu robh Dia, cha-n e mo lochd *mise.* Tha e comasach do Dhia mo lochd a sgrios gun *mise* a sgrios. Glan mi agus bithidh mi na 's gile na sneachd." "Is e creidimh *na fola* creidimh Dhé do pheacach, oir is e tuarasdal a' pheacaidh *am bàs.*" A' labhairt mu cho chruaidh 's a tha e do chreidmheach air uairibh a bhi codhùnadh gu'm bheil e air 'aithbhreith, thubhairt e, "Is minig a gheibhear leanabh Dhé a' sinbhal ann an dorchadas, cha-n ann airson gu bheil e dall, ach *a chionn gur i an oidhche a th' aige.*"

Bha e fior mu Dhr. Duncan gu 'n robh a chòmhradh "a ghnàth le gràs, air a dheanamh blasda le salann." Aon là, air dhuinn fhoighneachd mar a bha e, thubhairt e gu brònach. "Bhithinn n' a b' fhearrr nan robh mo choguis na bu ghloine." Air dha a ghnàth a bhi a' gabhail a stigh *ard-uachdaranachd* a' ghràis a theàrnunn e, bha e coslach ri duine a bha fada 's an uisge, agus a shaoradh o' n bhàs an deigh do na h-uile dòchas teàrnaidh a thréigsinn. Gidheadh cha robh duine ann leis am bu thaitniche còmhradh suilbhir, aidhireach, ri muinntir oig, 'us ri cloinn, do 'n robh mòr thoil aige. Ged bu mhòr an sgoileir e ann an teagasgaibh na firinn, agus ged bu shoilleir 'inntinn, agus e eòlach air sé canainean deug, cha robh ni ann bu docha leis a leughadh na leabhraichean na cloinne. Eachdraidhean beaga mar *Alone in London*, agus *Little Meg's Children*, thaitinn iad gu mòr ris. Cha-n 'eil an teagasg uile glan theiradh e "ach is fheairrd mi iad." Dh' fhàs a chaithreanas blàth na 's blaithe mar a thainig e faisg air a dhachaidh.

"Air a Shabaid mu dheireadh" ars' caraid, "leugh e *Record* na cloinne airson 1869, a chuireadh d'a ionnsuidh le Mr. Uilleam Dickson. Thoir leam gur e so an leabhar mu dheireadh a leugh e. Thubhairt e m'a dheighinn, '*Is maith leam an diadhachd 'fhoghlum mar leanabh beag.*' M' fheasgair sheinn mi, 'Tha fois ann do'n sgìth,' 'Tha gaineamh na h-uine 'dol sios,' agus an leithid sin. Thubhairt Dr. Duncan b' 'fhearr leam, "Fireant 'us naomh bha seann Simeon beò" na iad sin uile.' Bu ràdh leis fad na bliadhna sin, 'Dh' fhalbhainn gu toileach, na 'n cuireadh an Tighearn air falbh mi mar a chuir e Simeon—*le Criosd 'n am ghairdeinibh.*'"

Chaochail e air an 26mh là de mhios Februaraidh 1870, 'us e 74 bliadhna dh' aois.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1873.

## "CIOD A NI THU?"



"*Ciod a ni thu an uair a dh' éireas Dia? An uair a dh' fhiosraicheas e, ciod a fhreagaireas tu dha?*" O cheann beagan bhliadhnachan, air dha ceannard òg Arabach bhi 'marcachd thar comhnard aig a Mhuir Mharbh, chunnaic e roimhe marcaiche air muin làir ghlais ro bhreagh. An ceann tiota mhiannaich e an làir ud dha fhéin; agus am beagan ùine fhuair e an cothrom, bhuail e an t-sleagh troimh an duine, agus ghlac e an làir. Tha bliadhnachan o rinneadh an gniomh fuilteach ud; ach is éigin do 'n fhear-daimh a 's dlùithe dha, bàs Arabaich a dhioladh air a mhurtair, ged a dh' fhaodas e bhi leth laithichean a bheatha a' feitheamh airson cothroim; agus tha an ceannard òg fo eagal buille an dioghaltair gach là. "Cha-n urrainn mi codal," ars' esan ri fear-turuis o cheann ghoirid; "Cha-n urrainn mi codal gun an làir ghlas agus a marcaiche fhaicinn!"

Ciod e, saoil thu, bheireadh an duine ud na 'm b'urrainn e bhi air fhenchainn da ciamar a dh' fhaodadh a chionta bhi air a chur air falbh gu bràth, ionnan 'us mar nach d' rinn e an

gniomh idir? Oir bhitheadh a chodal an sin milis, agus cha bhitheadh dubhar air a shlighe trath latha. A cho-pheacaich, nach 'eil dioghaltair air do thòir-sa? Bha sinn a' toirt cosamhlachd dhuit, anns am faod thu d' fhiamhachd féin fhaicinn. Nach 'eil peacadh gun mhaitheanas 'n a luidhe air d' anam? Nach 'eil thu a' faicinn, aon chuid 'n ad dhùisg no 'n ad chodal, am Breitheamh naomh a' fosgladh nan leabhraicheau? Nach 'eil thu air amaibh a' cluinntinn guth uamhasach 'n ad choguis, guth a tha ag éigheach, "An t-anam a pheacaicheas bàsaichidh e!" "Ciod a ni thu an uair a dh' éireas Dia? An uair a dh' fhiosraicheas e, ciod a fhreagaireas tu dha?" (Iob xxxi. 14.)

Is iad peacaidhean nach do mhaitheadh, fiachan nach do phàigheadh; no air an làimh eile is iad peacaidhean an aghaidh Dhé nach di-chuimhnich Dia. Tha iad air an coimhead mu choinnimh là a' chunntais. Ach tha dòigh saoraidh ann duinne, dòigh air an dioghaltair a riarachadh, rathad na réite agus na sìthe, air chor agus gu'm faod thu bhi air do shaoradh gu siorruidh o d' fhiachan gun phàigheadh, agus do pheacaidhean gun mhaitheadh uile, agus do Bhreitheamh tionndadh gu bhi 'n a fhear-tagraidh agus 'n a charaid-uchd dhuit. Is e Dia féin a dheilbh an dòigh saoraidh so, agus ghabh a Mhac glormhor féin (E fhéin 'n a Dhia os cionn nan uile) air a dheanamh ullamh. Bha e beò, fhuair e bàs agus dh' éirich e rìs air ar son; "dh' fhuiling am fìrean airson nan neo-fhìreana, chum gu 'n tugadh e sinn gu Dia." Phàigh e òr ar saoraidh an làimh Dhé an Athar, agus tha an t-Athair a' foillseachadh dhuinne gu bheil a lagh agus a cheartas sàsuichte chum a' cheum a 's faide, le obair an t-Slànuidhir, ar n-Urras agus ar n-Iobairt-réite. Tha e uime sin a' toirt teisteis gu'm bi sìth ri Dia, aig gach neach, agus gu'm bi Dia aig sìth ris-san a bheir dìbheatha do'n t-Slànuidhear, a' creidsinn 'n a ainm.

Ciod, uime sin, a ni *thusa?* Cha-n fhaod a bhi gu'n teid thu air adhart le do pheacadh gun mhaitheadh, agus le d' fhiachan do Dhia a' meudachadh na h-uile là? an cunnart a bhàis shiorruidh? Cinnteach gu'm beir an Dioghaltair ort mu dheireadh? agus eadhon a nis gun dòchas, agus 'n ad choigreach do fhior shuaimhneas? Agus so uile ged dh' fhaodadh tu sìth iomlan bhi agad, oir chuala tu mu'n t-saorsainn? Cosmhuil ris an Innseanach ann an America a thainig gu tigh, a' bàsachadh leis an ocras, 'us ag iarraidh greim bìdh. Mar a shuidh e ag itheadh a ghreim, chunnaic fear an tigh riban dearg m'a amhaich, le pocan beag an ceangal ris. Ann am freagradh do cheisd, thubhairt an t-Innseanach gur e bha an sud "geas a fhuair e o chionn fhada 'n uair a bha e òg." Ach leig e leo 'fhosgladh, agus ciod e bh' ann ach "Paipeir-saoraidh o 'n arm, a fhuair e mar dhuine leòinte, a' toirt dha còir air *pension* r'a bheò, agus ainm Dheorsa Uashington ris?" Ghiùlain e sud m'a amhaich fad bliadhnachan a bhochdainn, agus cha do smuainich e air ciod bu bhrìgh dha! Bha pailteas agus goireas dlù air an sud, agus gidheadh chaidh e timchioll mar dhiol-dèirce, a chionn 'us nach d' rinn e feum d' a shochair—am paipeir ris an robh ainm Uashington, ainm a choisinneadh meas.

An ann mar so tha thusa? Dh' fhaodadh tu fad roimhe 'n àm so paipeir-saoraidh fhaighinn le ainm agus seula an Tighearn' Iosa ris. Anns a' Bhiobull sin a tha air do bhord, dh' fhaodadh tu gu leòr fhaicinn a bheireadh dhuit barranta 'us coir air maitheanas agus sìth. "Rannsaichibh na Sgriobtuirean; oir tha sibh a' saoilsinn gu bheil a' bheatha mhaireannach agaibh annta-san; agus is iad sin a tha 'toirt fianuis mu m' thimchioll-sa." (Eoin v. 39.) Tha iad ag iarraidh oirbh feum a dheanamh de Chriosd. agus tha iad ag ràdh, "An ti aig am bheil am Mac tha beatha aige." (1 Eoin v. 12.)

"*Ciod a ni sibh*," ars' aon de na faidhibh, "ann an là an smachdachaidh? agus anns an leir-sgrios a thig o chéin?

Co dh' ionnsuidh a theicheas sibh chum cabhair? agus c' àite am fàg sibh 'ur glòir?" (Is. x. 3.) Shuidh am faidh ud aig bord righrean, agus b'aithne dha an ni b' fhearr a bh' aig an t-saoghal,—bha e uile 'n a dhiomhanas. Ach thugadh stigh cuideachd e an taobh a stigh de'n roinn-bhrat, agus chunnaic e nithean mòra na siorruidheachd bha chum tighinn. Tha e ag ràdh gu bheil *La Smachdachaidh* a' tighinn, la 's an éirich Dia chum cunntadh ri daoinibh,—la a' mhàile, an uair is éigin do 'n ghloir a thighinn d'a ionnsuidh, aon chuid troimh ghràs, no troimh chorruich,—là "'s an iarr e sin a tha air dol seachad." Tha an là sin dlù nis, agus tha e ag ràdh ris "*La na léir-sgrios* a thig o chéin," le cumhachd gun iochd agus a sior mheudachadh,—là 's am fàgar fàs thu, do thoilinntinn uile air a spionadh uait, gun charaid a theid cuide riut gu caithir Dhé. Dh'iarradh air cairdibh Phoil dol cuide ris gu caithir-breitheannis Cheasair, ach ghabh iad uamhas as, agus leig iad leis dol ann 'n a aonar; agus am bheil dòchas, agadsa gu'n tig do chompanaich saoghalta gu do chabhar? Tha fios agad gu'n teich iad o chairdibh air leabaidh-bàis mar o phlàigh; am bi iad toileach mata air dol leatsa gu caithir-breitheanais Dhé? An do smuainich thu mar a ni thu air an là ud? Innis dhuit fhéin e. Innis do Dhia e gu léir. *Am bheil neach air bith agad gu'd chabhar?* "Co dh' ionnsuidh a theid thu airson cabhair?" Ciamar a sheasas tu gun chabhar aig caithir Dhé. Is e sin bhi gun chomas freagairt, do bheul duinte an uair a bheirear do pheacaidhean chum an t-soluis. Is e sin do dhroch-thoillteanas bhi air a dhearbhadh ort air leithid a dhòigh, nach urrainn thu eadhon do leithsgeul a ghabhail, no ceartas do dhìtidh aicheadh. Is e sin thu bhi 'g ad fhaighinn féin gun fheartagraidh,—gun neach a thagras do chuis. Is e sin thu féin fhaighinn cho lag ris an uisge an uair a dh' innseas am Breitheamh do bhinn, "Imich uam,"—gun chomas agad bhi 'cur an aghaidh nan aingeal a thainig chum an cogal a thional a dh' ionnsuidh an teine. Is e sin bhi 'dol maille ri Cain 's a ghlaodh ghoirt, "Is mò mo pheanas na gur urrainn mi 'ghiùlan," agus gidheadh gur éigin a ghiùlan. Is e sin bhi a' siùbhal thuig agus uaithe, a' rannsachadh ifrinn airson boinne a dh' uisge gun 'fhaighinn. Is e sin a bhi ag iarraidh an t-siorruidheachd a thighinn gu crìch, bhi 'g a iarraidh gach uair, gun a' chrioch a thighinn gu bràth!

Ciod e a ni thu leis na th' agad a nis? "*C'àite am fàg thu do ghlòir?*"—d'uile aobhar uaill,—gach ni a tha thu nis a' meas mar do fhlaitheanas? Is fada o dh' fhàg Solamh a ghlòir uile. Dh' fhàg Ahasuerus, a bha cho saoibhir 'us gu'm b' urrainn e cuirm a dheanamh do na prionnsachaibh aige seachd fichead là 's a deich an deigh 'chéile, gach ni a bh' aige. Dh' fhàg an duine aig an robh a shaibhlean cho làn 'us nach b'urrainn iad a stòras a ghabhail a stigh, a chuid uile a dh' aindheoin air, air an oidhche a bha sud. Cha-n urrainn thu ni air bith thoirt leat,—do thoilinntinnean no do shaoibhreas; clarsach, crùn, claidheamh, airgiod, òr, maise, foghlum, neart, mire, agus ceòl, fagar iad gu bràth, "ann an là an fhiosrachaidh, an léir-sgrios a thig o chéin."

"*An uair a chreachar thu ciod a ni thu?*" arsa fàidh eile. (Ier. iv. 30.) Is e so am faidh a bha air éigneachadh le a chridhe taise a bhi a' tagradh r'a luchd-dùthcha le deòir theith, agus le briathraibh druiteach. "Thugaibh glòir do'n Tighearn 'ur Dia," is e theireadh e, "mu'n tig an dorchadas, agus mu'n tuislich 'ur cosan air sleibhtibh na doilleireachd; an sin an uair a bhitheas 'ur sùil ri solus, caochlaidhear e gu sgàile a' bhàis, eadhon gu dorchadas tiugh! Ach mur éisd sibh ris, guilidh m' anam ann an ionadaibh uaigneach air son 'ur n-uabhair, agus guilidh mo shùil gu goirt, agus silidh mo dheoir gu pailt, a chionn gu'n toirear ann am braighdeanas treud an Tighearna. Is e so am faidh a tha

'farraid gu gràdhach, "An uair a chreachar thu ciod a ni thu?" An urrainn thu 'dol fo Bhreitheamh na 's àirde? Am bheil ceartas Dhé leat? Oir is ann ri ceartas bhitheas do ghnothuch 's an là sin. Is e duine tearuinte an neach a 's urrainn a ràdh, "Tha fìreantachd Dhé air mo thaobh."

"*Ciod a ni thu ann an onfhadh Iordain?*" Nam faigheadh tu thu féin gu h-obann am measg gainmheich bhuig mhealltaich an t-Solbhaidh, agus nan cluinneadh tu na h-uisgeachan air do chùlaobh a' ruithe gu luath, ciod a dheanadh tu? Cha b' urrainn thu ruithe na bu luaithe na e; bheireadh e ort ann an tiota agus bhitheadh do bhàs cinnteach. Fuirich mar a tha thu, lean air peacadh agus di-chuimhne air Dia, agus gu cinnteach beiridh "an fhearg tha chum tighinn" ort gu luath. Is e an tràigh oscionn an uisge d'ionad tearuinte. Tha Criosd an t-urras, oscionn greim na feirge, oir mar tha, rug teas uamhasach feirge Dhé air, agus tha an Lagh sàsuichte. Agus a nis sinne aig am bheil peacadh nach do mhaitheadh, fiachan gun phàigheadh do Dhia, faodaidh sinn bhi air ar saoradh ma ghabhas sinn ris-sa. Creid anns an Tighearn Iosa Criosd agus tha thu sàbhailt. Tha gach ni cho sàmhach a nis, gu'm faod cuid a bhi a' meas nach tig là dearbhaidh gu bràth, agus nach 'eil feum air slàinte. Ach an uair a chì thu mu dheireadh an tuil ag éiridh, agus na miltean a' falbh gu luath leis, bithidh sealladh eile agad. Cha-n abair thu,

"Abair nach 'eil anam ann chum tearnadh,
An uair a theid thu sios do'n bhàs!"

O, a cho-pheacaich, tha "*Ciod a ni thu?*" 'na cheisd chaoimhneil a' tighinn cha-n ann o chaithir-breitheanais ach o chaithir-tròcair. Chaidh a labhairt leis-san a dh'iarradh 'fheuchainn duit ciod a ni thu; a dh' fheuch do Phol an t-slighe gu Damascus; a dh' fheuch do fhear-coimhid phriosain Philippi ciod a dheanadh e. Tha i air a labhairt leis-san a fhreagair ceisd nan Galileach, "Ciod a ni sinn chum 'us gu'n oibrich sinn oibre Dhé?" (Eoin vi. 29), le bhi ag radh, "Is i so obair Dhé gu'n creid sibh anns an ti a chuir e uaithe."

Tha "là creidimh a' mhichreidimh" dlù air laimh—an là a dh'fhuadaicheas michreidimh an neach a 's aingidh. A rìs, mata, tha sinn 'cur impidh oirbh a' cheisd a chur, "*Ciod a ni mi an uair a dh'éireas Dia?*" Eisdibh ri Dia aig nach 'eil tlachd ann 'ur bàs agus a tha 'toirt cuireadh na tròcair dhuibh. (Is. i. 18.) Agus nach leig sibh leis 'ur tearnadh? Nach gabh sibh r'a fhìreantachd?

O cheann cheud bliadhna sgriobh neach ri uchd bàis na briathran a leanas chum gearradh air a lic. Leugh iad agus feuch an urrainn thu aontachadh riu.

"Is maith, thoir leam, a thubhairt na h-Abstoil caomh,
Is maith, thoir leam, a theagaisg Sgriobtuir naomh,
Gu'n iarr ar dol do chaithir Chriosd gu dàn,
Gun fhìreantachd bhi oirrn ach fhìreantachd-sa 'mhàin.

"Tha mis' a nis gun toillteanas dhiom féin,
Ach ciontach, truagh, iarraidh mi saors' o 'n Righ,
Tog dhiom do bhinn a Thighearn' 'us bi'eadh do shuil,
Ag amharc air na rinn thu féin gu'm dhion."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN FHOGHAIR, 1873.

## DEORSA WHITEFIELD.




RUGADH DEORSA WHITEFIELD, duine a thogadh le Dia chum an soisgeul a shearmonachadh gu farsuing, "leis an Spiorad Naomh air a chur a nuas o neamh," ann an Gloucester 's a bhliadhna 1714. Nochd e comas 'inntinn 'n uair a bha e òg; ach bha e seachd bliadhna deug mu'n d'thug e e fhéin do ionnsachadh le dùrachd. Aig an aois ud thoisich cùram aige mu chor 'anama. Shaoil leis gu 'n deanadh trasgadh, leughadh leabhraichean maithe, suidhe aig bord an Tighearna, coimhead nam bochd agus nan euslan, cùram m'a bhriathraibh 's a ghniomharaibh, a mholadh do Dhia. Ghiùlain e tàir, chaidh e a dh' amharc nam priosanach, chràdh e 'fheoil le féin-àicheamh, ann an dòchas foise, gus an do sheòl cuid d'a chompanaich dìleas e a dh' ionnsuidh slighe fìor na beatha, dream a fhuair gur e "Criosd crioch an lagha chum fìreantachd dhoibhsan uile a chreideas." (Rom. x. 3.) Aig aois bliadhna thar fhichead, chuir Easpuig Ghloucester air leth chum na ministreileachd e, fad an aghaidh a thoile fhéin; oir thubhairt e, "Shaoil leam

gu robh mo chairdean airson mo cheann a bhualadh air a chrannaig ro luath. Cha-n aithne dhomhsa ciamar a dh' éireas do chuid a dhaoine òga, ach bha cùram mòr ormsa. Ghuidh mi mìle uair o Dhia, gus an d'thainig am fallus o'm ghruaidh mar bhraoin uisge, nach leigeadh e dhomh dol do'n obair, roimhe dha mo ghairm agus mo chur ann e fhéin. Is cuimhne leam mo chor ann an Gloucester; is aithne dhomh an seòmar; tha mi 'cleachdadh sealltuinn suas ris an uinneig na h-uile h-uair 'tha mi ann, agus tha mi 'coiseachd air fad na sràid; is aithne dhomh an uinneag, taobh na leapa, 'us an urlar air an do luidhe mi sios, ag ràdh, 'A Thighearna, na leig as mi fhathasd! Bithidh mi air mo shéideadh suas leis an ardan!'" Nach robh sin coslach ri Maois ann an Ecsod. iv.?

Rinn e a cheud searmoin 's an eaglais anns an do bhaisteadh e, do cho-thional mòr, le 'leithid a chumhachd 'us gu'n do ghearain cuid ris an Easpuig gu'n "do chuir e cuig pearsa deug as an ciall." A'falbh le Eoin agus Tearlach Wesley, cha b' fhad gus an d' fhuair e an Tighearn ag aideachadh a shaothair 's na h-uile àite. Bha daoine de na h-uile inbhe agus na h-uile aideachadh air an tarraing—bha 'leithid a chumhachd, 's a bhlàthas, 's a bhuaidh ann a bhriathraibh eudmhor, gràdhach. B' iad feum an anam' air aithbhreith, an crann-ceusaidh mar aon dorus na rioghachd, fìreanachadh trid fìreantachd Chriosd air a meas dhuinn, na nithean sònraichte ris na bhuin e 'n a theagasg. Ann am Bristol, beagan 'us bliadhna an deigh dha tòiseachadh air teagasg, ged nach d' rinn e ach cead a ghabhail de 'n cho-thional car ùine ghoirid, bha an sluagh gu leir a' sileadh nan deur; agus air an ath là bha e o sheachd uairean 's a mhaduinn gu meadhon-oidhche a' labhairt ri muinntir a bha fo cheisd mu 'n anam.

Mheudaich e ann an ùrnuidh roimhe agus an deigh searmonachaidh; air uairibh, chaith e an oidhche a' moladh 'us ag ùrnuidh le a chairdibh; agus lean e an cleachdadh gu là a bhais. An toiseach theagaisg e 's na h-eaglaisibh a mhàin, ach air dha aon uair labhairt ri mu cheud pearsa mach air an raon, lean e mar sin, agus cha b' fhad gus am bitheadh fichead mìle ag éisdeachd ris. Tha e air a ràdh gu'n robh a leithid a ghuth aige 's gu'n cluinneadh neach e mìle air falbh.

An Duneidin 's a bhliadhna 1741, bha 'fhocal le cumhachd mar a labhair e ann am pàirc ri mìltibh; agus fhuair e beannachadh na 's mò ann an Camuslang, Cillsaoidh, agus àitibh eile far an do thòisich dùsgadh. Chunnaic daoine ann an Duneidin gu'n d'fhairich na gillean ann an Heriot's Hospital cumhachd an fhocail, agus bha mòran de'n fheadhain a b' aingidh dhiubh air an atharrachadh; agus thachair sin do'n fheadhain cheudna 's a bhaile. Bha e air a bheannachadh air dhoigh cho sònraichte do na dilleachdanaibh 's an Hospital aca gu'n d'fhuair an Luchd-riaghlaidh a dhealbh agus tha e an crochadh fhathasd 's an tigh ùr aig an Dean. Tha e fhéin ag innseadh 'n a litrichibh gu'n robh toil aig na gillean agus na nigheanan oga a bhi 'n an suidhe timchioll air 's a chrannaig no air an raon, a' cur suas paipeirean d'a ionnsuidh o mhuinntir fo cheisd anama, agus o chuid eile ag iarraidh ùrnuidh air an son; agus cuid a dh' uairean an uair a bha dream àraidh a' tilgeadh shalchair agus uibhean air, cha do ghluais a' mhuinntir òg ud o'n àite, ach "thog iad suas na sùilean beag' aca a' gal, agus bha iad mar gu'm b'e am miann na buillean a ghabhail air mo shon."

Gheibh sinn e a' searmonachadh ann am Bristol a mach air an raon an toiseach a gheamhraidh, "am fuachd a' meileachadh a lamhan agus a chuirp;" agus eadhon m' fheasgair, "leis na reultaibh a' dealrachadh gu ro shoilleir." "Tha an t-sealg spioradail so ro thaitneach 'n uair tha tlachd aig a' chridhe ann," tha e ag ràdh, aon uair air an d'fhuair e buillean 'us lotan o shluagh borb 's an Athcliath.

Chaidh e null do America a rìs agus a rìs chum Criosd a shearmonachadh,

tri uairean deug uile gu léir; agus an sin chruinnich daoine mar a bha Tennent, a dh' iarr anaman a chosnadh do Chriosd, timchioll da air ball. Tha e air innseadh dhuinn aig aon àm, 'n uair a bha e an coinnimh bhi marbh le teas agus sgìos, gu'n d' iarr e a thogail air muin each; aig àm eile, gu'n robh "an oidhche air tionndadh gu bhi 'n a là an uair a mharcaich sinn a' seinn air feadh nan coilltean." An sin, mar aig a' bhaile, mheas e aon searmoin 's an là ro bheag mar shaothair.

Cia b'e àite gus an deachaidh e, ged a rinn saoghal eutrom, aingidh, fanoid air, agus ged labhair iad olc 'n a aghaidh, cha robh ach aon bheachd acasan a thuig nithean spioradail. "Comharraichte airson 'ioraslachd am measg mòr mholaidh, airson a mhacantas agus 'fhoighidin fo thàire, 'n a theine lasarach airson Dhé agus an aghaidh peacaidh, 's a chrannaig; socrach agus ciùin ann an còmhradh."—Is ann mar sin a sgriobh Mr. Willson a Dundé m'a thimchioll agus thubhairt e, "Tha e anabarrach comasach chum obair *Soisgeulaiche* a dheanamh, agus bha mi fada de'n bheachd gu'm b'fheairrd an eaglais e 'nam bitheadh an dreuchd ud fhathasd air a cumail suas innte." A thuilleadh air an t-searmonachadh ud, shaothraich e air dhoighean eile. Air aon bhliadhna fhuair e corr us mìle litir o mhuinntir fo cheisd mu'n anam; bha mòran diubh air an spionadh mar aithinnibh as an losgadh, "a bha mar gu'n do thogadh mu choinnimh na croiche iad." Ann an Lununn bha tri cheud air an gabhail stigh a dh' ionnsuidh comunn na h-eaglais air aon Sàbaid, air dhoibh fheuchainn gu'n d'atharraicheadh iad. Thugadh mar ainm air an tigh-aoraidh aige ann an Lununn, "*Ribe-an-anama Whitefield.*"

Thainig leithid a dhaoine us Morfhear Chesterfield agus Morfhear Bolingbroke chum éisdeachd, agus dh'iarr iad éisdeachd rìs. Ann am Wales chaidh e sios 'us suas a' teagasg: "Gun aon choinneamh tioram." Cha robh eagal air ach "á sgìos mu laithibh deireannach a thuruis." "Cha-n fhaod sinn fois a ghabhail, cha-n fhaod, cha-n fhaod, an taobhsa de'n bhith-bhuantachd." "Oh, mar a bhuineadh do mhinistearaibh saothrachadh, mu'n tig an oidhche!"

B'e aon ni a rinn soisgeulaiche mòr dheth gu'n robh guth comharraichte aige. Bha e cho glan agus cumhachdach, agus b'urrainn e a chleachdadh cho maith 'n uair bhitheadh a chridhe làn, 'us gu'm bheil e air aithris gu'n d'thug e air mòran ann an Glascho na deòir a shileadh leis an doigh 's an dubhairt e, O a Ghlascho! a Ghlascho! Dh' fhaodadh ar luchd-leughaidh bhi toileach a chluinntinn o sgriobhadh neach a dh' éisd e aig an àm, ciod e cho simplidh agus cho soilleir 's a bha teagasg an duine chumhachdaich so. Air aon mhaduinn mu'n d'fhalbh e a dh' America, bha co-thional mòr aig mu shé uairean, agus labhair e riu air na briathraibh, "Eisdidh mo chaoraich ri 'm ghuth." (Eoin x. 27.) "Tha cuid agaibhse leis nach aill mar a 's tric eiridh cho luath 's a rinn sibh an diugh. Nis air dhuibh bhi an so, guidheam dhibh fhiosrachadh co dhiubh tha sibh an Criosd no nach' eil? A dhuine, a bhean, a pheacaich! cuir do lamh air do chridhe agus freagair mi! An cuala tu riamh guth Chriosd air leithid a dhoigh 'us gu'n d'thug thu thu fhéin seachad dha gu h-iomlan?" Is e a 's ciall do bhi 'leantuinn Chriosd, bhi 'g a leantuinn troimh do bheatha, 'g a leantuinn anns gach briathar 'us gniomh. Cia b'e taobh air an tionndaidh am buachaill a bhata, leanaidh na caoraich e. Is tric a shaltras iad air gach a chéile agus a lotas iad gach a chéile, tha leithid a chabhaig orra 'dol a fhlaitheanas." Agus a rìs 'n uair tha e 'cleachdadh samhladh caorach: "Leig a mach cù no each agus gheibh iad an rathad dhachaidh; ach theid caora roimhe air seacharain. Ni caora mèilich an so 's an sud, mar gu'm bitheadh i ag ràdh, A choigrich ionmhuinn, nochd dhomh an t-slighe dhachaidh." C'àite am bheil mi air son 'ur seòladh? Tha gu *Calbhari* chum 'us gu 'm faic sibh an sin ciod e an luach fola a dh' iochd Criosd orrasan

a 's leis. Shaor e iad le 'fhuil féin. Is leis iad, cha-n ann a mhàin troimh thaghadh siorruidh, ach le saoradh ann an tìm, agus fhuair e o 'n Athair iad air chumha 's gu'n saoradh e iad le fuil a chridhe."

Bha amhgharan agus deuchainnean aige, ach b'urrainn e ràdh, "Tha an toradh agam. Ciod a bhithinn as an easbhuidh?" 'N am measg bha e bhi dealachadh ri càirdibh ann an Criosd. "O Dhuneidin! cha-n fhaod mise do dhì-chuimhneachadh gu bràth! Fad ochd la thar fhichead shearmonaich mi do dheich mile pearsa gach là. Leaghadh e 'ur cridhe (Baintighearn Huntingdon) a bhi 'g ar faicinn a' dealachadh."

Cha do sgìthich e gus a chrioch. Bha e air a radh gu'm b'e a thurus mu dheireadh do America ann an 1770 an turus a b'fheumail uile. Ach am meadhon so uile thug am Maighistir leis e. Thòisich e air faireachadh ann am Boston an America gu'n robh a neart 'g a thréigsinn, gidheadh theagaisg e da uair a thìm. "Tha mi sgith, a Thighearn *ann* ad obair, ach cha-n 'eil mi sgith *de* d'obair," 's e thubhairt e roimh a shearmoin mu dheireadh aig Ecseter. "B'fhearr leam bhi air mo chaitheamh le obair na le meirg." Chràdh an giorranalach e a nis, agus air an oidhche sin bha e na 's goirt. "Tha mi an coinnimh bhi tachda" ars' esan, ag éiridh dh' ionnsuidh na h-uinneig; agus goirid an deigh sin, "tha mi 'bàsachadh" mar a chrom e a cheann air uchd a' mhinisteir airson an do shearmonaich e. Ann am beagan mhionaidean thainig a' chrioch air an 30mh là de mhios September 1770. Air dha ministreileachadh 's an t-soisgeul ré ceithir bliadhna deug thar fhichead, chaidh e o mheadhon shaothar thaitnich gu fois shiorruidh ann am beagan ùine. Tha 'uaigh aig Newbury Port ann an America.

Thubhairt caraid aon uair 'n a éisdeachd gu'm bu mhaith leis bhi làthair aig uair a bhàis chum éisdeachd r'a fhianuis dheireannaich. Is e a fhreagair e, nach bitheadh aige ri radh an sin ach na thubhairt e fad a bheatha 'n a theagasg; agus shaoil leis nach bitheadh cothrom aig air dad a ràdh aig a bhàs. Agus thachair mar sin.

Ach, a leughadair, is e *Criosd air a cheusadh* a rinn teagasg Whitefield cho cumhachdach, 'us cha-n e a chomas fhéin. Rinn an fhìrinn mhòr so greim air luchd-cothachaidh a' ghuail, truagh 'us mar a bha iad, aig Kingsdown. Ruith deòir sios air na h-aghaidhean dubha aca; agus phill mòran diubh chum an Tighearna. Is e an crann-ceusaidh a mhain inneal-tearnaidh an Spioraid Naoimh. B'urrainn Whitefield so uile innseadh air dhoigh 'us aon uair gu'n do thòisich e air aithris mu dhiol-deirce dall a dhiobradh leis na h-uile neach, eadhon a chù, agus a bha a' smogran 's an dorcha air rathad a bha treòrachadh gu bile creige. Mu dheireadh bha e direach 'dol thairis, bha tosd mòr air an t-sluagh, agus bha aon duine a leum suas á 'àite chum an duine a theàrnadh! B'iongantach an cumhachd-labhairt a bha 'n sin. Ach is ann a bha buaidh air, an uair le cridhe blàth a thòisich e air gràdh Dhe ann an Criosd innseadh. Agus is ann mar sin a tha. Cha-n 'eil aon ni bheir buaidh air cridhe an duine ach gràdh Dhe ann an Iosa Criosd!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

## MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1873.

## DEANAIBH AITHREACHAS NO BITHIBH AIR 'UR SGRIOS!

"Mur dean sibh aithreachas, sgriosar sibh uile mar an ceudna."—Luc. xiii. 3.



A LEUGHADAIR,—Is maith a chreidear leam gu bheil sealladh garg, cruaidh, air na briathraibh sin an toiseach. "Deanaibh aithreachas, no bithibh air 'ur sgrios!" "Mur dean sibh aithreachas, sgriosar sibh uile."—"An e sin an soisgeul?" Is urrainn mi smuaineachadh mu neach ag ràdh, "An e sin sgeul aoibhneach? Is cruaidh a' chainnt so, co a dh' fheudas éisdeachd rithe?"

Ach co uaithe thainig na briathran ud? Thainig o neach aig am bheil gràdh dhuinn le gràdh thar eòlas, eadhon Iosa Criosd Mac Dhé. Is éigin gu'm bi na briathran a thig uaithe-san 'n am briathraibh gràidh.

Agus an deigh sin uile, ciod e an comharradh gràidh a 's mò is urrainn neach a thoirt do charaid na gu'n tugadh e rabhadh dha mu chunnart a tha dlù dha? Faodaidh an éigh, "Teine! teine!" mu meadhon-oidhche cuid a dhùsgadh as an codal, gu garbh, garg, neo-thaitneach; ach co a dheanadh gearain na 'n tearnadh sud a bheatha?

I. *Ciod e sin aithreachas?*

Gheibh sinn an Tiomnadh Nuadh a' labhairt mu thri fichead uair mu aithreachas. Ciod an earail a' thug Iosa d'a dheisciobluibh 'n uair a dh' fhàg e an saoghal? Gu'n robh "aithreachas agus maitheanas peacaidh gu bhi air an searmonachadh ann a ainm am measg nam fineachan uile." (Luc. xxiv. 47.) Ciamar a labhair Peadar ri coguisibh dhaoine ann an codhùnadh a cheud searmoine? "Deanaibh aithreachas, agus bithibh air 'ur n-iompachadh." (Gniomh. iii. 19.) Ciod e, uime sin, aithreachas? C'uine a dh' fheudar a ràdh gu'm bheil duine a' deanamh aithreachais?

Is e an t-aithreachas atharrachadh iomlan air inntinn nadurraich an duine do thaobh a' pheacaidh. Rugadh sinn uile anns a' pheacadh. Toisichidh sinn air a' pheacadh cho luath 'sa tha bith againn, mar a thoisicheas an t-eun air itealaich agus an t-iasg air snàmh. Nis an uair a dh' atharraichear an cridhe so againn leis an Spiorad Naomh, an uair a chuirear as gràdh a' pheacaidh, an sin tha an t-atharrachadh sin ann ris an goir focal Dhé "an t-aithreachas."

Tha toiseach an fhior aithreachais ann an *eòlas peacaidh.* Tha sùilean an anama air am fosgladh. Chi e le h-uamhunn faide agus leud lagha naoimh Dhé, agus meud uamhasach 'eucoir fhéin. Chi e gu'm bu mhòr a mhealladh an uair a shaoil leis gu'm bu "duine gun lochd" e fhéin, no duine aig an robh "cridhe maith." Chi e gur e 'th 'ann peacach mòr.

Oibrichidh fior aithreachas *bròn airson peacaidh.* Tha cridhe an duine aithreachail fo bhuaidh an fhéin-dhitidh airson 'euceartean. Tha bròn air os cionn anacaitheamh air ùine agus air comasan, easonoir air a cur air Dia, agus call air a dheanamh d'a anam fhéin.

Bheir am fior aithreachas an déigh sin gu *aideachadh peacaidh.* Tha an duine air am bheil aithreachas a' faicinn gu'm feum e labhairt ris an Dia an aghaidh an do pheacaich e. Is éigin da a chridhe a dhoirteadh a mach agus a pheacaidhean 'aideachadh aig caithir nan gràs. Cha-n urrainn e aon ni a chumail air ais. Tha e 'dol am fianuis Dhé, gun aon ni iarraidh air a shon féin, agus toileach air a ràdh, "Dhia, dean tròcair ormsa tha 'n am pheacach!"

Tha fior aithreachas a rìs 'g a nochdadh féin an làthair an t-saoghail ann an *dealachadh treibhdhireach ris a' pheacadh.* Tha atharrachadh air beatha an neach air am bheil aithreachas. Tha e 'sguirsinn de 'n olc a dheanamh. Tha e 'foghlum maith a dheanamh. Tha e 'dealachadh ri droch shlighibh agus ri droch chompanaich.

Tha fior aithreachas, 's an àite mu dheireadh, 'g a nochdadh féin le bhi 'cur anns a' chridhe *naimhdeas mòr do 'n pheacadh.* Tha e ri caoidh fo fhaireachadh air truaillidheachd ann féin. Ach tha an cridhe ag aomadh a dh' ionnsuidh Dhé, agus air falbh o'n olc.

Chi fior Chriosduidhean uile nithean a dh' fhairich agus a dh' aithnich iad anns na thubhairt mi. Faic mata, ciod e na 's aithne dhuit dheth 'n ad anam féin.

Faic gur e aithreachas cridhe a gheibhear agad. Cha-n e aghaidh fhada, ghruamach, no dleasdanasan lionmhor, searbh, a chur romhad,—cha-n e so a mhàin a ni aithreachas a thaobh Dhé. Tha am fior ghràs na 's doimhne na ni 'tha 's a ghnuis, 's an eudach, ann an laithibh, agus ann an gnathaibh.

Faic gu'm bheil d'aithreachas 'g ad sgaradh o'n pheacadh. Is urrainn cuid deòir a shileadh fo shearmoin chumhachdaich air an t-Sàbaid, agus a rìs dol a dh' ionnsuidh an dannsa, tigh-chleasaichean, 'us an leithid sin air an t-seachduinn. Cha-n 'eil gluasad de'n t-seòrsa, as eugmhais dealachadh ri peacadh, 'n a aithreachas a réir Dhé.

Faic, thar na h-uile ni gu'm bi d'aithreachas an co-cheangal ri do chreidimh 's an Tighearn Iosa Criosd. Faic gu'm bi do dhearbhadh air a stéidheachadh aig bonn croinn-ceusaidh Chriosd. Is e tha uamsa am bròn anama sin fo'm bheil inntinn neach air

a cleachdadh mu Chriosd, agus fo mhulad airson cho liutha oilbheum 's a fhuair Slànuidhear cho gràsmhor. Faic, a leughadair gur e so d'aithreachas-sa.

II. *Carson a tha feum air aithreachas?*

Tha briathran Chriosd soillcir, sònraichte air a' phuinng, "Mur dean sibh aithreachas sgriosar sibh uile mar an ceudna." Uile, uile, a' cur feum air aithreachas a thaobh Dhé. Tha a' bhanrigh, am bochd, an duine saoibhir, an t-searbhanta, a thaobh naduir a' cur feum air aithreachas.

Ach ciod is aobhar dha gu bheil feum air aithreachas? Carson is éigin do so a bhi ann? Ciod e a tha 'g a agradh le agradh cho dian?

Is e aon aobhar, gun aithreachas *nach 'eil maitheanas peacaidh ann*. Cha ghlan deòir an aithreachais am peacadh air falbh. Buinidh sin do fhuil Chriosd a mhàin. Gidheadh tha e fior gu'n dean an duine a chaidh fhìreanachadh aithreachas. Tha Dia toileach ann an Criosd an duine ceannairceach a ghabhail d'a ionnsuidh agus sìth a thoirt da, cia b'e cho peacach 's a tha e, ma thig e troimh Chriosd. Ach tha Dia ag agradh gu'n leig an duine ceannairceach sios a chuid arm—agus tha sin ceart. Tha an Tighearn Iosa Criosd ag iarraidh gu 'n toir duine fuath do'n pheacadh do'm bheil e ag iarraidh maitheanais. Abradh daoine "an lagh" ri so ma 's àill leo. Abradh cuid "daorsa" ris ma 's maith leo. Tha mise 'n am sheasamh air an Sgriobtuir. Tha teisteas focal Dhé soilleir, dearbhta. As eugmhais aithreachais cha-n 'eil maitheanas peacaidh ann.

Is e aobhar eile, *nach 'eil sonas ann 's a bheatha so* gun aithreachas. Tha coguis aig na h-uile neach, agus is éigin gu'm faigh i riarachadh. Fhad 's is aithne do 'n choguis nach do ghabhadh aithreachas as a pheacadh 'us nach do thréigeadh e, cha bhi fois aige, agus cha-n fhàg e fois aig an duine. Faodaidh tu gàireachdaich, 'us dannsadh, dol air thurus air an t-Sàbaid, còmhradh subhach a bhi agad, agus òranan mear' a sheinn, agus a ràdh, "Buaidh leibh, ghillean, buaidh leibh!" agus "Tha uair mhaith a' tighinn,"—ach cha-n 'eil sin a ràdh gu bheil thu sona. Fhad 's nach cuir thu an aghaidh a' pheacaidh cha bhi thu gu bràth sona.

An cuala tu riamh uaireadair mhòr eaglais Phoil an Lunnun? Is lionmhor iad, am measg thoirm nan carbad 'us nan cart air na sràidibh, nach cluinn a bhualadh aon là. Ach an uair a tha obair an latha seachad,—'us daoine air dol a chodal, agus fois air feadh a' bhaile—an sin aig gach uair, aon!—dha!—tri!—'us eile, cluinnear fuaim an uaireadair le iomadh duine gun chodal. Tha an t-uaireadair coslach ri coguis an duine gun aithreachas. Fhad 's a tha slainte 'us neart aige, agus a ghnothuch 'dol air adhart, cha-n éisd e ri coguis. Ach thig an uair anns an éigin da teicheadh o'n t-saoghal, agus luidhe sios air leabaidh tinneis agus leabaidh bàis. Agus an sin buailidh uaireadair a choguis, an t-uaireadair solamach sin, 'n a chridhe, agus mur d' rinn e aithreachas, ni e 'anam doruinneach agus truagh.

III. *Am misneach a th'ann chum aithreachas a dheanamh.* Ciod e bheireadh duine gu aithreachas?

Is aithne dhomh gur leisg le neach dealachadh ris a' pheacadh. Is co maith leis iarraidh air làmh no sùil no cos dheas a chur uaithe us iarraidh air dealachadh ri peacaidheun ionmhuinn. Is aithne dhomh cumhachd seana chleachdaidhean agus seana bheachdan mu'n diadhachd. Is aithne dhomh cumhachd an ardain, agus "eagail sin dhaoine a bheir ribe leis." Is aithne dhomh na th'aig daoinibh an aghaidh bhi air am meas diadhaidh agus mar sin a mach.

Ach tha nithean ann am focal Dhe a bhuineadh daoine a bhrosnachadh gu aithreachas air ball. Cha bu mhaith leam gu'n leigeadh aon anam sios an trachd so, ag ràdh, "Cha-n urrainn e bhi, tha e do-dheanta." Bu mhaith leam iad uile a ràdh, "Tha dòchas

ann! Tha dòchas ann! Tha dorus fosgailte ann! Gabhaidh an ni a dheanamh! Troimh ghràs Dhé faodaidh neach aithreachas a dheanamh.

Eisd ri *ciod an Slànuidhear gràsmhor a th'ann an Iosa Criosd.* Tha mi ag ràdh ri gach anam fo amharus, amhairc ri Criosd, smuainich mu Chriosd. Tha e 'n a neach a tha "comasach air an dream a thig a dh' ionnsuidh Dhé tridsan a thearnadh gu h-iomlan." Is neach e "a thainig a shireadh agus a thearnadh sin a bha caillte." Is neach e a thubhairt, "Cha d'thainig mi a ghairm nam fìrean ach nam peacach a chum aithreachais." Thigibh do'm ionnsuidh-se, sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." "An ti a thig do'm ionnsuidh cha tilg mi air chor 's am bith a mach e."

Eisd a rìs ri *ciod cho glòrmhor 's a tha na geallaidhean a tha ann am focal Dhé.* Tha e sgriobhta, "An neach a dh' aidicheas agus a thréigeas a pheacaidhean, gheibh e trocair." Tha e sgriobhta mar an ceudna, "Ma dh' aidicheas sinn ar peacaidhean, tha esan firinneach agus ceart chum ar peacaidhean a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhireantachd."

Is cuimhne leam cluinntinn mu mhàthair, aig an do theich nighean uaith a chaith a beatha anns a' pheacadh. Bha i fad 'us cha robh fhios c'àite an robh i.—Gidheadh phill an nighean sin le h-aithreachas. Rinn i bròn os cionn peacaidh. Phill i chum Chriosd, agus chreid i ann. Theich na seann nithean, agus rinneadh na h-uile ni nuadh. Dh' fharraid neach d'a màthair là ciod a rinn i chum a toirt air ais. Is e thubhairt i, "Rinn mi urnuidh air a son là 'us oidhche." Ach cha b'e sin uile. Thubhairt i, "Cha deachaidh mi riamh a chodal gun mo dhorus mòr 'fhàgail gun ghlaiseadh, agus ullamh gu fhosgladh. Bha mi airson, nan tilleadh i, nach fhaigheadh i dorus glaiste roimhe, ged a bhithinnse 'n am chodal. Cha bhitheadh aice ri ràdh, gu'n d'iarr i tigh a màthar, 'us nach tàradh i stigh." Agus is ann mar sin a thachair. Phill a nighean aon oidhche 'us fhuair i an dorus fosgailte, 'us thainig i stigh 'us cha deachaidh i mach tuilleadh chum peacaidh. B'e an dorus fosgailte sin meadhon-tearnaidh a h-anama.—A leughadair, tha an dorus fosgailte sin a' nochdadh suidheachadh cridhe Dhé a thaobh a' pheacaich! Tha dorus tròcair fosgailte. Tha cridhe Dhé làn truais. Peacach 'us mar a dh' fhaodadh duine a bhi, tha Dia toileach air gabhail ris, ma philleas e ris. Cia b'e leis an aill, thigeadh e.

Ciod an earail a 's cudthromaiche is urrainn mi a thoirt do anamaibh gun aithreachas a tha 'leughadh nam briathran ud "Deanaibh aithreachas, no Sgriosar sibh!" na briathran an Tighearna, "Mur dean sibh aithreachas sgriosar sibh uile mar an ceudna?" Seadh tha thu a' leughadh, agus fios agad nach 'eil thu an sìth ri Dia fhathasd—thusa a tha eadar dà bharail, a' deanamh dàil, gun run suidhichte agad 's an diadhachd—*is tusa an duine* ris am bheil na briathran a th' againn mar stéidh a' labhairt, "Mur dean thu aithreachas, sgriosar thu," eadhon thusa. *Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS A' GHEAMHRAIDH, 1873.

## CIOD E MA THA E UILE FIOR?




Bha màthair dhiadhaidh aig Eoin Newton, a thugadh air falbh 'n uair nach robh e ach seachd bliadhna dh' aois. Theagaisg i dha, 'us e fhathasd 'n a naoidhean, ùrnuidh a dheanamh, agus chuir i 'n a anam siol na beatha spioradail.

An uair a bha e 'n a ghiullan, bha iomadh smuain aige mu Dhia agus mu shiorruidheachd; ach theich iad uaithe agus thoisich e air mòran peacaidh. Bha e mar gu'n cuireadh e uaithe na h-uile ni 'dheanadh a chasgadh, agus gu'n robh a ghairdeachas uile 's an olc.

Thilgeadh le each e, agus theab a mharbhadh, ach chaomhnadh e. An sin dhùisg a choguis aon uair eile, agus chriothnaich e roimh sùil ri taisbeanadh am fianuis Dhé, peacach agus neo-ullamh. Fo bhuaidh an eagail ud thréig e a pheacadh car ùine, agus leig e dheth a chaitheamh-beatha agus a chòmhradh aingidh; ach cha robh an t-atharrachadh ach o 'n leth-muigh agus cha b' fhad a mhair e.

Uair eile, rug eagal feirge Dhé air, agus thòisich e air a bhi beò, mar a

shaoil leis, gu ro dhiadhaidh. Shaoil leis e fhéin a dheanamh fìreanta, agus mar sin fàbhar Dhe a chosnadh. Chaith e mòran ùine ann an leughadh nan Sgriobtuirean; rinn e ùrnuidh; thraisg e; cha mhòr gu'n labhradh e idir d' eagal gu'n labhradh e focal cearr. Aineolach air fìreantachd Dhe, chuir e roimhe 'fhìreantachd fhéin a bhi aige, leis an riaraicheadh e a choguis, agus am faigheadh e as o eagal na feirge 'tha gu tighinn.

Cha b' fhad a mhair sud. Thréig e an t-aideachadh gu buileach, agus thainig e gu bhi 'n a anacreideach. Lean e gach slighe olc le dùrachd, agus gidheadh dh' fhàs e na 's truaighe. Chaidh e air bòrd long thràill, agus thòisich e air a cheaird mhallaichte aca. Thàinig e gu bochduinn mhòir, —gun aran, ach ri peacadh agus ri toibheum,—a chridhe cruaidh, agus a choguis marbh. B'e am mac struidheil e gun teagamh, a' caitheamh a mhaoin le beatha struidheasaich, gidheadh gun "tighinn d' a ionnsuidh féin," no a ràdh "Eiridh mi agus theid mi a dh' ionnsuidh m' athar." Uair 'us uair bha e an cunnart a bheatha air muir 'us tìr. Bha e aon uair mu mheadhon oidhche a' dannsa fo bhuaidh na misge air clar-uachdar na luinge. agus dh' fhalbh 'ad dheth thar an fhoir. Bha e' leum as a deigh, 'n uair a tharruing a chompanaich air ais e. Mar so lean e air adhart 's a pheacadh mar a tha e fhéin ag ràdh 's an laoidh:

"Is fhad a ghabh mi tlachd 's an olc,
Gun smachd o gheilt no nàire."

Air dha leabhar diadhaidh fhaighinn aon la 's an t-soitheach, thog e e, agus a' sealltuinn stigh ann, thubhairt e, "Ciod e ma tha so uile fior?" Chuir an ni eagal air, agus dhùin e an leabhar. Chaidh e a chodal an oidhche sin mar a b' abhaisd, air dha a' cheisd a chur uaithe gu h-uile. 'S an oidhche dhùisgeadh e le fuaim nan tonn. Bha stoirm air éiridh, bhris an fhairge stigh air an t-soitheach, agus bha an t-àite 's an robh e na luidhe a' lionadh le h-uisge. Thogadh an éigh, "Tha an soitheach a' dol fodha!" Bha mi-rian agus uamhunn ann air fad. Thug e da oidheirp air dol suas air a chlàr-uachdair, ach thachair an caiptean air, agus chuir e a dh' iarraidh sgine e. Mar a bha e ag iarraidh na sgine, chaidh duine eile suas 'n a àite agus sguabadh air falbh e leis an fhairge. Chuir Dia mar so an cuimhne dhasan a chunnart mòr agus an t-saorsainn iongantach a fhuair e.

Thòisich e nis air smuaineachadh mu na seann laithibh; chuimhnich e le tlachd an dream a ghràdhaich e, agus bha neul taiseachaidh air a chridhe. Fad ceithir seachduinean bha an long air a luasgadh air a chuan, esan air uairibh aig an stiùir, 'us air uairibh a' taomadh, leis na tuinn mhòra a' briseadh a stigh air. An sin am meadhon a chunnart, b'e a ghlaodh oidhche 'us là, "A Dhia, tearuinn mi mu 'm faigh mi bàs;" agus, "Thugadh Dia a Bhiobuill maitheanas dhomh air sgàth a Mhic;" agus, "Deanadh Dia mo mhàthar, Dia na trocair, trocair orm."

Bha an stoirm ud do Eoin Newton na bha a chrith-thalmhainn do fhear-gleidhidh phriosain Philippi; thug e gu 'ghlùnaibh e. Ruisg e a pheacaidhean dha. Dh' fheuch e a bhàs siorruidh dha. Thug e a dh' ionnsuidh crann-ceusaidh agus fola Chriosd e. Tha an laoidh a bh' againn mar tha ag innseadh na dh' fhairich e:

"Is fhad a ghabh mi tlachd 's an olc,
Gun smachd o gheilt no naire,
Gus 'n a ghlachd cuspar ur mo bheachd,
Us thug e ormsa tàmh.

B'e an "cuspar ur" a choinnich r 'a shùil, mar a sheas e aig an stiùir, no a choisich e air a chlàr-uachdair, am measg bhriseadh nan tonn, an Slanuidhear a chaidh a cheusadh. Sheas an crann-ceusaidh, agus Mac Dhé air a' giùlan ar peacaidhean, roimhe ann an soilleireachd gràidh Dhé. Oir is ann mar so a tha e a 'seinn:

"Chunnaic mi neach 'crochadh air crann,
Am pian, am fuil, 's an cràdh;
Dh' amhairc e orm le sùilibh trom
Mar sheas mi aig crann a bhàis."

Mar a thachair do Shimon Peadair an uair a thionndaidh an Tighearn

agus a dh' amhairc e air, is ann a thachair do Eoin Newton. Is e sealladh a' ghràidh a leagh an dithis:

"Gu cinnteach gus an tig am bàs
Bi'dh 'n sealladh ud 'n am chuimhne,
'S e mar gu'n cuireadh e ormsa, 'n a thosd,
Ciont' fulangais a' chroinn."

Chaidh an sealladh graidh ud, gràdh naomh, troimh a choguis, a' toirt air am peacadh fhaireachadh 'n a uile ghràineileachd. Thainig *am peacadh* a bha gu sin ro bheag aige, gu bhi air fhaicinn 'n a uamhasaibh uile. Bha e fo dhìteadh; bha e caillte; Ciod a ni e?

"Dh' fhairich 'us dh' aidich mo choguis ciont',
'S an eudòchas chuir i mi;
Dh' fhairich mi gu'n d'dhoirt mo pheacadh 'fhuil,
Air crann a bhàis 'g a chlaoidh."

Tha e fo imcheist mhoir; tha e an eudochas. Bhuail an sealladh gràidh ud troimh agus troimh e. Tha e ag ràdh ris: "Is tusa an duine; is tu rinn uile e; cheangail thu ris a chrann mi; mur b'e do pheacadh-sa cha robh mi an so." Ach an uair a dh' amhairceas e chi e tuilleadh 's an t-sealladh ud, agus cluinnidh e guth a' mhaitheanais a' tighinn o'n chrann-ceusaidh:

"Dh' amhairc e an dara uair, ag ràdh,
Maitheam do chiont' gu leir,
An eiric ort thug mise m' fhuil,
Tha m' bhàs 'toirt beath' réir d' fheum."

Tha an dara sealladh ud a' labhairt mu shìth. Tha e a' leughadh maitheanais ann—maitheanas saor do cheannfeadhna pheacach,—maitheanas do "sheann fhear-toibheim Africa," agus tha sìth aig a choguis bhuairte. "Fhuair mi éiric," is e sin an teachdaireachd a chlaoidheas an t-eagal; agus tha an éiric so trid fuil agus bàs Mhic Dhé. Tha an éiric ud na 's leòr. Amhaircidh Dia oirre agus tha e sàsuichte. Tha e ag ràdh gur leòr i. Tha am peacach ag amharc oirre agus is leòr leis e: tha e ag ràdh gur leor i. Tha cudthrom a' pheacaidh air fhuasgladh, agus a' tuiteam dhe mhuin. Tha e air a chur saor o chionta, o eagal, o dhaorsa. Is aithne dha cor beannaichte an neach a fhuair maitheanas 'n a pheacadh agus folach air a chionta. Chreid e agus tha e air a theàrnadh; seadh, tha fhios aige gu bheil e air a theàrnadh, oir tha e a' creidsinn an teisteis d' a thaobh-sa ris am bheil e ag amharc:

"'S 'n uair dh'fhoillsicheasa bhàs mo chiont',
'S an dath a 's duibhe a th' air,
Tha diomhaireachd a' ghràis cho mòr
Gu'n toir e maitheanas leis."

Maitheanas troimh fhuil an Uain—maitheanas troimh chreidimh air teisteas an Spioraid Naoimh mu obair chriochnaichte Immanueil,—is e so nis 'àite-tàimh; agus tha a bheatha uile air atharrachadh. Rinn am maitheanas naomh ud duine naomh dheth.

Agus a nis rachamaid air ais a dh' ionnsuidh a' cheud ni a bha air 'aire,—

"Ciod e ma tha so uile fior?"

Tha ceisd an so dhuinn 'us dha-san.

Ma tha an t-siorruidheachd fior, an sin, is e mo ghnothuch-sa ullachadh air a son, oir cha bheag an ni truaighe shiorruidh no sonas siorruidh. Ma 's éigin domhsa bhi beò gu bràth, an sin is éigin domhsa 'bhi beò an so air dhoigh us gu'm bi a' bheatha shiorruidh ud 'n a beatha shona. Gun sin is e b' fhearr nach d' rugadh riamh mi.

Ma 's fior am peacadh, an sin cha-n fhaod mise buntuinn ris mar ni beag; agus ma 's fuath le Dia e, is éigin domhsa fuath thoirt da cuideachd, agus a chur uam. Agus is éigin domh saorsa fhaighinn uaithe air rathad Dhé, oir cha-n 'eil rathad eile ann.

Ma 's fior crann-ceusaidh Chriosd, an sin is éigin buntuinn ris mar sin. Is e a 's crioch dha, bàs a' pheacaidh agus beatha na fireantachd. Is e a 's crioch dha bhi 'n a thobar fosgailte airson peacaidh agus neoghloine. Is e a 's crioch dha bhi 'n a àite anns an giulainear am peacadh uile le neach eile air ar son, air achd 'us gu bheil sinne beò trid bàis neach eile, agus a' faotainn maitheanais trid dìtidh neach eile. Is e mise a bhi 'gabhail ris an obair mhòir a rinneadh an sin a shaoras mi o fheirg, o'n pheacadh, 'us o'n bhàs. Cha-n 'eil e air iarraidh orm *obair a dheanamh* airson maitheanais: gheibh mi gu saor e 'us gun toillteanas.

Cha-n 'eil e air iarraidh orm *fuireach* airson maitheanais. Gheibh mi air ball e, mar thiodhlac iomlan, criochnaichte, air a thoirt gu saor do gach neach a dh' iarras e o Dhia, agus 'n a dhòigh chomharraichte.

Ma tha na nithean so uile fior, an sin is éigin domhsa bhi *dùrachdach.* Tha gach ni a bhuineas do Dhia 'us Chriosd, do pheacadh 'us mhaitheanas, do bheatha 'us bhàs, do fheirg . us fhàbhar, do thìm 'us bhibhuantachd cho mòr thar tomhas, 'us gur eigin gnothuch a ghabhail riutha gun dàil. Mur 'eil mi dùrachdach, is amadan mi; oir ciod a' bhuannachd bhitheas agam, ma choisinneas mi an saoghal gu léir agus m' anam féin a chall? Is éigin domh an ni ceart 'iarraidh. Is éigin domh 'iarraidh aig an àm cheart.

B'aithne dhomhsa neach a bha fad a latha ag iarraidh, agus gidheadh cha robh coslas air a bhi a 'faotainn. Bha e 'strì ri bhi sona, ach cha b'aithne dha ciamar. Bha e saoibhir 'us làn de'n t-saoghal. Chaidh e air chuairt ag iarraidh sonais. Bha e fada beò, agus chaith e a bheatha am meadhon shogh an t-saoghail, ag itheadh agus ag òl agus ri subhachas. Bha fearann farsuinn aige; bha cairdean lionmhor aige; bha a thigh làn de dhealbhan agus nithean eile a b'urrainn airgiod a cheannach.

Ach bu shoilleir nach robh e sona. Bha a là 'us 'oidhche truagh 'us esan ag imeachd 'us ag radh, "Co a nochdas dhuinn maith air bith?" Ach cha d' thainig am maith. Chuir e a là seachad gu truagh, ged a bha e làn de thoilinntinnibh an t-saoghail. Bha e mu cheithir-fichead bliadhna an uair a bhàsaich e, agus cha mhòr gu robh la sona riamh aige.

Mo charaid, am miann leat bhi *sona?* Is éigin duit Dia a ruighinn airson gràidh 'us aoibhneis. Cha dean an saoghal le saoibhreas 'us sonas feòlmhor aon ni air do shon. Cha lion e thu. Cha toir e sìth dhuit. Ach is urrainn an Dia a chruthaich thu do lionadh, agus sìth thoirt duit,—a shìth shàsachail. Rach *air ball*, agus faigh uaithe e. Bheir e gu pailt, agus cha dean e muigheadh.

Mo charaid, am miann leat bhi *sàbhailt?* Feumaidh tu do shàbhailteachd iarraidh ann am Mac Dhé, agus fo dhian a chroinn-cheusaidh. Annsan a mhain tha thu sàbhailt. Iarr *sàbhailteachd air ball* an Criosd Iosa, Uan Dé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail. Tha e comasach air an neach a thig a dh'ionnsuidh Dhé tridsan a theàrnadh gu h-iomlan. Gabhaidh e gu toileach ris a' chiontach. Is maith leis am peacach a bheannachadh.

Mo charaid, an iarradh tu saorsa bhi agad o'n pheacadh? Amhairc ris-san anns am bheil saorsa. Teàrnaidh e o'n pheacadh. Is maith leis thu bhi naomh. Ni e tarbhach thu anns gach focal agus gniomh maith. Agus cuimhnich na focail ud: "Leanaibh NAOMHACHD, ni dh' easbhuidh air nach fhaic neach air bith an Tighearn." Pillibh o'n olc. Na bithibh air ar cumadh ris an t-saoghal so. Suidhichibh ar n-aigne air na nithibh a tha shuas, 'us cha-n ann air na nithibh a tha air an talamh; agus "an' uair a dh' fhoillsichear Criosd, neach a 's e ar beatha-ne, foillsichear sinne maille ris ann an gloir."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A' GHEAMHRAIDH, 1873.

## "MISE CUIDEACHD;" NO MAIRIDH HAMILTON DHALL.



Air feasgair Sàbaid, mu thoiseach an earraich, fhuair mi fios obann gu dol a dh' ionnsuidh leabaidh-bàis a réir coslais, caileig dhalla ann an tigh nam bochd 's a bhaile. Mar a choisich mi air adhart, bha iomadh smuain mhuladach agam m'a timchioll. Bha sgeul a beatha ro bhrònach. Rinneadh i 'n a dilleachdan leis a' *cholera* aig cuig bliadhna dh' aois, agus dh' fhàgadh i ach beag gun charaid 's an t-saoghal, agus mu'n robh i sé bliadhna dh' aois bha i ann am fior dhroch lamhan; agus a nis mu'm fac' i fichead bliadhna bha i air a tilgeadh a thaobh, ann an oisinn de thigh nan easlan ann an tigh-bhochd làn sluaigh, gu luidhe ann fad iomadh mios cho dall ri cloich, agus an sin gu bàsachadh. An uair a chunnaic mise an toiseach i, bu chruaidh leam a chreidsinn gu'n robh na sùilean soilleir, glasa, a thog i rium, gun chomas léirsinn, agus nach fhaiceadh iad a' ghrian tuilleadh; agus bha e ceart cho chruaidh leam a chreidsinn gu 'm b' urrainn 'leithid a chliù a bhi air neach a bha cho leanabaidh, diuthanta, 'n a coslas. Bha truas agam ri a cor

aonaranach, truagh, agus car ùine fhada bha cùram mòr orm d'a taobh. Bha caraid eile a bha 'dol 'g a coimhead, ag iarraidh a cosnadh do Chriosd. Bha ceangal mòr aice ruinn, ach cheil i oirnn cor a h-inntinn. Bha i ro fhirinneach, agus cha labhradh i focal ach mar a dh' fhairich i; agus mar sin ged a shil i iomadh deur an uair bha sinne 'bruidheann rithe no a' leughadh dhi, cha robh fhios againn cia uaithe a thainig iad. Bha an eucail 'n a h-eanchainn a thug air falbh a sealladh air beantuinn r'a cainnt, agus b' éigin gnothuch a dheanamh rithe gu ciùin, cùramach. Air an aobhar sin air dhuinn cuimhneachadh gu 'n tig an Tighearn "mar uisge air an fhaiche *bhuainte*," lean sinn air 'fhirinn shàbhalaidh a labhairt ann an cluasaibh an aoin bhochd, bhruite ud, a' fàgail aig an Spiorad gràsmhor a co-chur r' a cridhe.

An uair a chaidh mi stigh do'n t-seòmar air aon tarruing, cha robh blàth na dibheatha air a gnuis mar a b'àbhaisd 'n uair a chluinneadh i mo ghuth. Bha i 'n a luidhe gun mhothachadh air bith aice, le plàsd de chuileagan air a ceann, agus a h-aghaidh air atadh agus a' taisbeanadh meud a fulangais.

Shaoil leam gur e bha gu bhi ann an tinneas-eanchainn, mar bha mi gu tric ag earbsadh, 'g a toirt uainn eadhon mu'n d' thainig a' chrioch—feitheamh muladach aig leabaidh a' bhàis, an neach tinn "a' falbh gun chomharadh air bith," agus an spiorad dorch a gabhail a thuruis aonaranaich gun fhios againn c' àite an robh e 'dol. Thubhairt a' bhanaltrum rium gu'n robh a tonuisg aice air maduinn an latha, agus gu'n robh i 's a ghal 'g am iarraidh-sa. Thòisich mi air an aobhar sin air laoidh a sheinn a thaitinn rithe roimhe. Chunnaic mi gu'n cuala i mi mu'n robh mi deas, agus dh' fhairich mi a làmh 'g am ghlacadh; agus mar a dh' aithris mi earrainnean de 'n Sgriobtuir agus eile, dh' éisd i mar nach d' éisd i riamh roimhe. Dh' iarr mi Iosa chur roimhe ann am briathraibh an Sgriobtuir, 'n a thoil 'us 'n a chumhachd uile chum tearnaidh. Dh' aithris mi na briathran: "Tha an Tighearn maith agus iochdmhor, agus pailt ann an tròcair dhoibhsan uile a ghairmeas air." Agus is ann an Iosa Criosd tha a thròcair air a nochdadh: "Cha do chaomhainn e a Mhac féin, ach thug e seachad e do'n bhàs air ar son." "Ghràdhaich e an saoghal air leithid a dhòigh, 's gun d' thug e Aonghin Mhic chum 'us cia b'e a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha mhaireannach aige." Mar a labhair mi na focail sin, cha dhi-chuimhnich mi gu bràth coslas aghaidh an doill bhochd, no an éigh a thàinig uaithe, a chluinnteadh air feadh an t-seòmair—"*Mise cuideachd! mise cuideachd!*" Cha b'urrainn i tuilleadh a ràdh; ach bu mhòr aoibhneas mo chridhe agus mo bhuidheachas airson an dà fhocal bheag ud! Bha an éigh mar éigh anama air ùr bhreith, ag agradh còir ann an Tiodhlac do-labhairt Dhé—'deanamh greim le creidimh air Slànuidhear air a thairgseadh gu saor 's an t-soisgeul. Seadh, a Mhairidh, a Mhairidh ionmhuinn, tha am focal "*cia b'e neach*" a' gabhail *thusa* steach cuideachd; "*Cia b'e neach* a chreideas cha sgriosar e;" "*Cia b'e neach* leis an àill, thigeadh e agus gabhadh e uisge na beatha gu saor;" agus "an neach a thig," ars' Iosa, "cha tilg mi air chor 's am bith a mach e."

An aghaidh dòchais na bha timchioll di, bha Mairidh air a toirt air ais o bhruaich na h-uaighe gu luidhe dlù dha fad iomadh seachduin. Air dhi tighinn gu a ciall cheairt agus comas labhairt, bha i car ùine ann an imcheisd mhòir. "Mise a tha 'n am pheacach! Deanadh Dia tròcair ormsa a tha 'n am pheacach!" Be sin a glaodh brònach mar a dh' innis a' bhanaltrum dhuinne. Cha b'urrainn mi a faicinn aig an àm so; ach an ceann ùine, chuala mi gu'n robh i na 's miosa, agus ràinig mi a leabaidh. Bha a ciall aice, 'us i stoilde. "Tha mi a' bàsachadh" ars' ise; "tha an lighich ag ràdh sin rium. Tha e ag

ràdh nach urrainn mi bhi fada beò nis." "Ciod e d' fhaireachadh fa chomhair taisbeanadh am fianuis an Dé naoimh, aig am bheil fuath do'n pheacadh?" ars' mise. "Tha mi làn sonais." "Ciamar sin?" "Is fhada o dh' iarr mi air an Tighearn Iosa mo pheacaidhean uile dhubhadh as, agus o cheann ùine nis bha mi ro shona. Tha fadachd orm a bhi maille ris." Thubhairt i gu tric gu'm b'e sud a h-iarrtus. Dh' iarr mi oirre aon là innseadh dhomh ciod e dh' fhàg cho sona i ri aghaidh bàis 'us bithbhuantachd. Gu mall, briste (oir bha labhairt duilich dhi), thubhairt i annam briathraibh Thomais bhochd:—

"Is peacach bochd mi, 'us mi 'n am neoni,
Ach 's e Iosa Criosd m'uile 's 'n a h-uile."

Ri seirbhiseach òg ionmhuinn leis an Tighearn aig an do ghluais 'ùrnuidh ri taobh a leapa aignidhean gach neach a chual' i, bhruidhinn i mu "Iosa mhàin, Iosa mhàin," mar aon bhunait a dòchais. "Tha mi 'n am pheacach cho mòr, cho mòr," thubhairt i là eile, "ach glanaidh fuil Iosa Criosd, Mic ionmhuinn Dhé, sinne o na h-uile peacadh." "Ciod e ach làthaireachd Iosa b'urrainn mise chumail suas am measg fhulangais mar so." "Tha gràdh aig Dia dhomh air neo cha leigeadh e a leithid so a dheuchainn orm;" thug an leithid sud de bhriathraibh fianuis air na bha 'dol air adhart ann an uaigneas a cridhe, 's a' tabhairt sòlais dhi am meadhon na h-àmhuinn, agus foighidinn le a h-obair choimhlionta aice, 'us i a 'foghlum a ràdh "Cha-n e mo thoil-se, ach do thoil-se gu robh deanta." Bha a spiorad ciùin, caomh, 'g a deanamh ro thlachdmhor leosan a bha timchioll dith. Eadhon an uair nach b'urrainn i na 's fhaide bruidheann, bha "gu robh maith agaibh" ri fhaicinn air a dhealbh air a bilibh tosdach, airson na h-uile caoimhneas beag e gheibheadh i 'n a h-éigin. Bha a cuimhne cho dorcha 's gur ann air uairibh a mhàin a thigeadh sgeul a caitheimh-beatha air ais oirre. Agus bha an ni ceudna fior mu na h-earrainnean a dh' fhoghluim i òg as an fhocal. Bha e 'n a thoilinntinn dhith an uair a b'urrainn mise na h-earrainnean briste de laoidh a bha i ag iarraidh 'aithris a chur r'a chéile, agus 'aithris dhith uile.

Aon là, air do bheagan earrainnean de 'n naoidheamh salm deug thar a cheud bhi air an seinn, ghuil i, agus thubhairt i gu'n d' fhuair i duais 's an sgoil-shàbaid airson an salm aithris o thoiseach gu crioch, agus a nis cha robh focal dheth air a meadhair. Mo chreach! Mairidh bhochd; nam b' ann "'*n a cridhe* bha e air fholach," cha do pheacaich i mar a rinn i an aghaidh Dhé, 'us cha do thréig i Iùil a h-òige. Chaidh i air seacharan mar chaor chaillte; agus ged a fhuair an deagh bhuachaille i mu dheireadh, agus ged a shaor e i le a làimh làidir o chumhachd a nàmhaid, bu reubta, brùite, agus a thaobh an t-saoghail so millte, toradh a ghràis a fhuair e nis 'n a ghairdeanaibh, agus a ghiùlain e 'n a uchd. Ach "mar a bheir am buachaille á beul an leomhain da chois agus crioman de chluais" (nach 'eil a réir coslais ach 'n a mhìr reubta de 'n chreich), is amhuil sin is urrainn an Ti gràsmhor a shaoras a' chreach o'n Aon uamhasach, neach a dhealbh de'n neach a tha millte thaobh an t-saoghail so, a bhitheas 'n a shoitheach glòire chum saoibhreas ro mhòr gràis Dhé a nochdadh 's an t-saoghal ri thighinn. Cha-n 'eil amharus air gu 'n agrar beatha chaillte Mhairidh Hamilton air aon de sheirbhisich Shàtain a tha cho ullamh chum an ribean a sgaoileadh ann an slighe nan òga agus nan diomhanach. Ach 'n a mòr ioraslachd, cha do chuir i coire ach oirre fhéin. "Is e mo ghòraich thug air seacharan mi an toiseach; is e mi fhéin a mhàin bu choireach." Diomhanas na h-òige—uaill á maise a pearsa, agus gràdh do eudach riomhach nach buineadh d'a cor, is iad sin bha 'n an ribe aice, a' tionndadh a cosan a dh' ionnsuidh na slighe a threòraicheas sios chum cunnart as nach saorar ach ro bheag. Mo chreach! mo chreach! bu bheag maise bha 's an aghaidh bhochd ud, a' tionndadh o thaobh gu taobh air a' chluasaig chruaidh. Beagan laithean

mu'n do chaochail i, thainig a h-aghaidh gu bhi mar a b'àbhaisd, agus ged a bha a sùilean glasa gun solus, agus ged bu gheur, geal a gnùis, bha neul air a ghnuis ud eadhon ri h-uchd bàis, a nochd gu'm b'airidh i uaireigin air "Mairidh Hamilton mhaiseach a ràdh rithe." An là mu'n do bhàsaich i shuidh mi ri taobh a leapa an uair mu dheireadh. Thainig dearrsa de sholus an t-samhraidh a stigh, 'us thuit e le blàthas air leabaidh Mhairidh. Shoillsich gathan na gréine làn duirn de lilidhibh geala, a leig mi sios an uair a ghlac mi am Biobull. Glan, gun smal, agus air dheagh fhàile, cia eadar-dhealaichte 's a bha iad uaithe, agus gidheadh cia coslach 's a bha iad rithe. Cia eadar-dhealaichte o na bha ri fhaicinn innte,—ni bochd, truaillte, brùite, air a shaltairt fo chois, agus air a thilgeadh a mach chum bàsachadh ri taobh na slighe, 'n a michliù do na ghabhadh seachad. Ach do shùil a' chreidimh is e bh' innte lilidh gheal de shuidheachadh an Tighearna, air a tional o mheasg dhroighinn, air a glanadh o smal, agus air a deanamh na 's gile na sneachd ann am fuil an Uain; air achd agus gu'm b'urrainn suilean glana an Ti a tha naomh agus fior amharc oirre agus a ràdh, "Tha thu uile àillidh, a bhean mo ghaoil, agus smal cha-n 'eil annad," nis gu bheil e gu "a cur gu neo-lochdach an làthair a ghloire le h-aoibhneas ro mhòr."

Cha b'urrainn i bruidheann ach fo a h-anail, ach dh' éisd i le bilibh fosgailte ri briathraibh an fhocail a leugh mi; 'us thainig neul na sìthe 'us na foise air a h-aghaidh. Chrith a gruaidh 'n uair a phòg mi i a' gabhail mo chead dith. Rinn na meoir thana greim air mo chuid-se, agus an sin dhealaich sinn gus an tig an uair, mar a thubhairt i le sanas, "'s an coinnich sinn ann an glòir." Is minig a dh' iarr i orm ùrnuidh a dheanamh gu'm bitheadh i ann am flaitheanas, na'm b'e sin toil an Tighearna, mu'n éireadh solus na maduinn; agus is ann mar sin a bha. Mu bhriseadh an latha thainig a' ghairm, "Eirich, a bhean mo ghaoil, m' aon sgiamhach, agus thig leam;" agus mu'n robh fhios ach beag aig a luchd feitheimh, chaidh spiorad saorta na h-inghin doille steach do'n là shiorruidh, air do sgaile dorcha peacaidh agus bròin teicheadh gu bràth.

"Eisd! mar sheirmeas fuaim na fìrinn!
Criosd 'us saor-ghràs an sud gu lionmhor;
Saor-ghràs do pheacaich, 'us ma tha,
*Carson nach bitheadh e dhomhsa mar chàch?*

Bhàsaich an Slanuidhear, 'us le 'fhuil,
Dhathigh do Dhia luchd-ceannairc thug;
Chum saorsa do 'n chiomach fhuair e bàs,
*Carson nach ruigeadh air m' anam-s' mar chàch?*

Fuil phriseil Chriosd, cia binn an fhuaim,
Bhi 'glanadh 's a' leigheas a pheacaich thruaigh,
Tha 'shruthan saoibhir, saor gu bràth,
*Carson nach ruigeadh air m' anam-s' mar chàch?*

Thàinig Ios' a bheannachadh nam bochd,
An éideadh ann a fhireantachd;
Tha 'n trusgan-s' fior-ghlan, saor, 'us làn,
*Carson nach ruigeadh air m' anam-s' mar chàch?*

Thugadh beatha shiorruidh dhuinn le Criosd,
'Us dh' éirich luchd-ceannairc suas gu sior;
Seinn nis mu shaoibhreas saor a ghràis,
'Us glaodh gu bheil e "dhuitse mar chàch!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

A BHLIADHNA UR, 1874.

## AN TALAMH-FASAICHTE:

RABHADH AIR A' BHLIADHNA UR. LEIS AN URRAMACH C. H. SPURGEON.

"Gearr sios e, carson a tha e 'fàsachadh na talmhainn? Agus fhreagair esan, agus thubhairt e ris, A Thighearna, leig leis air a' bhliadhna so mar an ceudna."—LUC. xiii. 7, 8.



Is tric a tha duine air a choimeas ri craoibh, agus oibre dhaoine ri toradh, anns a Bhiobull. An uair a shuidhicheas daoine craobhan ann am fìonlios is dualach dhoibh bhi 'sealltuinn airson toraidh uatha. Eadhon mar so, a' labhairt a réir doigh dhaoine, tha e ri earbsadh gu'n sealladh am Maighistir mòr airson toradh na h-ùmhlachd agus a' ghràidh o dhaoinibh a tha fo chùram a fhreasdail. Tha còir aig Dia air daoinibh na 's mò na 's urrainn bhi aig duine air craoibh a shuidhicheas e 'n a fhion-lios. Is éigin craobhan nach giùlain toradh a ghearradh sios, is éigin gu'n sgriosar peacaich nach giùlain aithreachas, creidimh, agus naomhachd. Tha àm ann airson craobhan gun toradh a ghearradh sios, agus tha àm comharraichte ann airson peacaich gun toradh a ghearradh sios agus an tilgeadh 's an teine. An

e an t-àm ud dhuitse a' Bhliadhna Ur a tha so? Labhramaid an toiseach riusan a tha beò gun Dia agus gun Chriosd am measg am bheil aireamh mhòr de 'r luchd-leughaidh. O gu'n ruigeadh an Spiorad Naomh orra troimh an fhocal againn, chum an toirt gu smuaineachadh le dùrachd air an slighibh! Tha sinn ag ràdh ris gach peacach neo-bhuannachdail, mi-tharbhach, na briathran cruaidh ach firinneach so: *Bu ro reusonta 'ur gearradh sios.* Tha e ceart agus reusonta na craobhan gun toradh a ghearradh sios, agus tha e ceart agus reusonta mar an ceudna gu'm bitheadh sibhse air 'ur gearradh sios.

1. *Fhuair sibh cothrom gu leòr chum aithreachais mar tha.* Chuireadh an soisgeul dlù do na freumhaibh agaibh ceud uair; tha Biobull agaibh 's na h-uile tigh; tha cuid agaibh a fhuair 'ur togail gu diadhaidh o'r n-òige. Fhuair sibh rabhadh 'us rabhadh gu h-uamhasach air amaibh, gu mìn, ciùin, air amaibh eile. O a chraobh mhi-tharbhach, tha thu gun toradh fhathasd! Ciod e am maith do chaomhnadh? Chaidh fheuchainn ri do chaomhnadh, agus cha robh maith ann: tha an leigheas eile cinnteach—"*Gearr sios e.*"

2. *Fad na h-ùine so cha robh coslas ort a bhi 'fàs na 's fhearr.* Na'm bitheadh beagan toraidh ort, na'm bitheadh beagan de dheòir an aithreachais a' sileadh o'd shùilibh, na'm bitheadh beagan taiseachaidh air do chridhe, na'm bitheadh beagan creidimh agad ann an Iosa, ged nach bitheadh ann ach mar ghràinne de shiol mustaird, an sin bhitheadh aobhairean ann airson do chaomhnadh; ach duilich r'a ràdh, *is ann rinn an caomhnadh na 's miosa thu.* Gu so is ann a' cruadhachadh 'us cha-n ann a' taiseachadh a bha thu. Cha-n 'eil an Soisgeul fhéin 'toirt buaidh ort mar a rinn e uaireigin. An guth thug ort aon uair criothnachadh, cha dean e sin nis. O Dhia! Tha e reusonta gu dearbh gu'n togadh tu do thuagh gheur leis an éigh, "Gearr sios e."

3. Ach tha aobhairean eile ann airson gu bheil e reusonta a ràdh, "Gearr sios e," *'n uair a smuainicheas sinn air an t-sealbhadair, agus air na craobhan eile.* An toiseach, seallamh *craobh gun toradh idir, agus mar sin gun fheum air bith.* Tha i coslach ri airgiod air a chur a mach gun riadh air bith a thoirt a stigh: is e call a th' ann do'n neach do'm buin e. Ciod e am maith a th' ann a chumail? Agus is ann mar sin a tha e leatsa a pheacaich; ciod e am maith a th' annad? Tha thu chum feum do'd chloinn 'us do'd theaghlach; ann an gnothuch na beatha-sa tha thu feumail do'n t-saoghal. Ach cha-n e an saoghal a rinn thu; 'us cha-n e do chlann 'us do theaghlach a chruthaich thu. Rinn Dia thu, shuidhich Dia thu, is le Dia thu: cha d' rinn thu ni 's am bith airson Dhia. Cha-n 'eil thu ag ùrnuidh ri Dia, no a' moladh Dhia, no beò do Dhia. Ciod e am maith a th' annad mar sin do Dhia? Thoir breth mata mur 'eil e ceart do'n Tighearn a ràdh, "Gearr sios e."

Ach tha ni na's miosa ann, eadhon *Gu bheil thu fad na h-ùine so a' lionadh àite a dh' fhaodadh neach eile a lionadh chum glòir Dhé.* Far am bheil a' chraobh mhi-tharbhach ud, dh' fhaodadh craobh eile bhi làn de thoradh. Tha thusa 'fàsachadh na talmhainn; cha-n 'eil thu ach anns an rathad 'n ad ni gràineil. Na'm bu le màthair eile a' chlann ud, ghuidheadh i 'us ghuileadh i air an son, 'us theagaisgeadh i Criosd dhoibh: ach cha dean thusa sin. Na'm bu le fear eile an t-airgiod ud, chuireadh e mach chum glòir Dhé e: ach tha thusa 'g a chaitheamh air do thoilinntinn féin gun chuimhne air Dia a thug dhuit e. Na'n robh neach eile a' suidhe 's an àite sin 's am bheil thu, faodaidh bhi gur fhad o rinn e aithreachas an saic-eudach agus an luaithre: ach is ann a tha thusa coslach ri daoinibh Chapernauim, a' cruadhachadh 'us cha-n ann a' taiseachadh fo 'n t-soisgeul. Faodaidh bhi, a dhuine chumhachdaich, na'n robh duine eile far am bheil thusa ann am barail an

t-saoghail, gu'n deanadh e na ceudan a sheòladh 's an t-slighe cheairt; ach cha d' rinn thusa sin. Oh! na 'n robh do chomasan aig neach eile, a dhuine oige, cha-n ann a' toirt gàire air cuideachd ann an tigh-òsda a bhitheadh e, ach ag aslachadh ri Criosd. Na'n robh do chomas labhairt aig neach eile, dh' fhaodadh e bhi a' caitheamh ann an ùrnuidh 'us teagasg na tha thusa a' caitheamh ann an spòrsa 'us àbhacas chum toileachadh nan amadan. Thoir an aire, anama ionmhuinn ach pheacaich, mu 's toir an Tighearn air falbh thu gu h-obann, agus mu 's lion e d'àite le neach a ni a thoil.

A thuilleadh air sin agus na 's miosa fhathasd, *tha daoine aingidh fad na h-ùine so a' sgaoileadh droch impidh mu'n timchioll.* Is misde an saoghal thu bhi air do chaomhnadh, a pheacaich. An léir dhuit sin? Tha do chaomhnadh anns an t-saoghal a' toirt air daoinibh eile a bhi 'peacachadh; oir their iad mu'd thimchioll, "Cha d' rinn Dia breitheanas 's am bith air." 'Us uime sin their iad nach cuir e breitheanas an gniomh air a' pheacadh idir.

II. Tha sinn 'cur an cuimhne dhuit, a pheacaich gun aithreachas, GUR IONGANTAS MOR GUN DO CHAOMHAIN DIA THU CHO FAD.

Smuainich, *cha-n 'eil Dia 'g ad chaomhnadh a chionn 's nach 'eil e 'toirt feairt air do pheacadh.* Tha corruich air ris an aingidh gach là. Na'm bitheadh fearg *ortsa* fad leth-uaire, bhitheadh trod no buillean ann; ach an so bha fearg air Breitheamh an t-saoghail na h-uile la o cheann fichead, no deich thar fhichead, no dà fhichead, no leth-cheud, no tri fichead, no tri fichead 's a deich, no ceithir fichead bliadhna ri cuid agaibh, agus cha do bhuail e fhathasd. Faic, a pheacaich, cha do chaomhainn e thu *airson nach b'urrainn e do mhilleadh.* Cha-n 'eil uaithe-san ach an toil a bhi aige, agus agrar d'anam dhiot. *Agus ciod e rìs?* Gabh iongantas agus mol am fad-fhulangas.

A rìs, *tha cuid ciontach de pheacaidhean a bhrosnuicheas Dia gu mòr.* Tha peacaidhean ann a bhrosnuicheas Dia na 's mò na chéile. Is e mo bharail gu'n dean *mionnan* e, oir is e dànadas gun leithsgeul a th' ann, air nach coisinnear a bheag. O pheacaich, an d'iarr thu air Dia riamh do dhamnadh, 'us nach iongantach nach d' rinn e e?

*Anacreidimh* a rìs; agus cia lionmhor iad aig am bheil e! Oh, mar is éigin gu'm brosnuich e Dia, gu'n deanadh daoine àicheadh air a dhearbh bhith—a' seasamh suas a 'tarruing an anail, agus a' caitheamh a' bheatha a thug e, agus gidheadh ag ràdh nach 'eil Dia ann!

Agus a rìs, tha *geur-leanmhuinn.* Faodaidh cuid a bhi an so a rinn geur-leanmhuinn air bean 'us cloinn airson iad a bhi 'leantuinn Chriosd. "An ti a bheanas ribhse, beanaidh e ri cloich mo shùla-sa," arsa Dia. Ma bheanas neach ri do chloinn, tha rudhadh 'n ad ghruaidh air ball, agus bithidh tu làidir air an taobh; agus mar sin, diolaidh an t-Athair neamhaidh as leth a chloinne féin. Thugaibh an aire.

A rìs, tha *mùchadh na coguis* d'am bheil cuid ciontach. Theagamh nach 'eil mòran agaibh a dheanadh na peacaidhean a 's gràineil; ach tha cuid agaibh ceart cho olc air dhòigh eile, oir is aithne dhuibh a' cheairt agus roghnaichidh sibh an t-olc. Tha sibh a' cluinntinn mu Chriosd, agus cha toir sibh 'ur cridhe dha. Tha fhios agam gur iomadh togradh naomh a mhùch sibh; agus an uair a bha Spiorad Dhe a 'strì ribh, bha sibh cho miannach air an olc, 'us gu'n do lean sibh fhathasd ann am mearachd 'ur slighe. A nis, tha na peacaidhean sin a' brosnuchadh Dhé. Ciod e 'ur barail? Am bi Dia air a bhrosnuchadh gu bràth? Am bi tròcair air a shearmonachadh dhuibh a ghnàth an diomhanas? An lean sibh air bhi 'n 'ur naimhdibh, agus nach cog e ri 'r n-anamaibh am feasd?

III. AGUS A NIS, CIOD E IS AOBHAR DO 'N FHAD-FHULANGAS SO? Carson nach 'eil craobh an talaimh-fhàsaichte air a gearradh sios? Is e am freagradh,

*gu bheil neach ann a tha ag eadar-ghuidhe airson pheacach.* Dh' fheuch mi dhuibh—agus their cuid le cainte ro shearbh—cia reusonta 's a tha e gu'm bitheadh sibh air 'ur gearradh sios. Gu'n deònaicheadh Dia gu'm bitheadh sibh a' criothnachadh air 'ur son féin! Ach ciamar a chumadh beò sibh? Is e am freagradh, *Ghuidh Iosa Criosd air ar son, ghabh an Slan-uidhear ceusaichte 'ur cùis os làimh.* Agus their sibh riumsa, "Carson?" Tha mise ag ràdh, *A chionn 'us gu bheil coir aig Criosd annaibh.* Cha-n 'eil sinn a' creidsinn ann an saoradh nan uile neach. Ach cha léir dhomhsa ni a 's soilleire tha 's an Sgriobtuir, na gu bheil na peacaich uile air an caomhnadh mar thoradh bàis Chriosd; agus is ann mar so a tha e air a ràdh gu bheil daoine a' saltairt air fuil Chriosd. A pheacaich, co dhiubh is aithne dhuit e no nach aithne, tha thu fo fhiachaibh dhasan a chrochadh air crann airson an anail a tha annad. Tha an Sgriobtuir ag ràdh mu'n ghàradair gur ann *a dh' iarr e* a mhàin a' chraobh a chaomhnadh; ach bha tuilleadh 'us iarrtus aig Criosd; ghuidh e cha-n ann a mhàin le 'ghuth, ach le meòir a tholladh, cosan a tholladh, agus cliabhaich a tholladh; agus thug an t-eadarghuidhe eifeachdach ud buaidh air cridhe Dhé agus tha thusa air do chaomhnadh fhathasd. Am faod mi labhairt riut mata? Na'n robh do bheatha air a caomhnadh, 'n uair a dhìteadh chum bàis thu, le *mise* a bhi 'saothrachadh air do shon, an deanadh tu tàire *orm?* Na'm bitheadh cumhachd agam leis an rìgh agus na'n robh mi, 'n uair a bha thu fo dhìteadh, air bruidh-eann air do shon, agus gu'n d'fhuair thu saorsainn, am bitheadh fuath agad dhomh bliadhna an deigh bliadhna? An labhradh tu olc umam? An deanadh tu mo chàineadh? An dìteadh tu mo chàirdean? Is aithne dhomh thu na 's fhearr na sin: ghràdh-aicheadh tu mi; bhitheadh tu tain-geil airson caomhnaidh do bheatha. O a pheacaich, bu mhaith leam gu'm buineadh tu ri Dia mar a bhuineas tu ri daoinibh.

Cha-n 'eil thu an ifrinn, far am bitheadh tu mur do ghuidhe esan air do shon. Tha mi a' guidheadh dhiot, amhairc air bròn anaman caillte, agus cuimhnich gu'm bitheadh *tusa* 's a chor sin an diugh, mur do thog esan suas an làmh a chaidh a lotadh airson peacaidh. An sin, sin, far nach fhaighear aon bhoinne de dh' uisge fuar—an sin far am bheil "Gu bràth!" air a sgriobhadh air an teine, agus "Gu bràth!" air an t-slabhraidh, agus "Gu bràth! bràth! bràth!" a' seirm mur oran bàis an dòchais agus na foise--bhitheadh tu an sin air an uair so, an dearbh uair so, mur b'e gràs caomhnaidh.

O, tha mi a' guidheadh dhiot, amhairc airsan a chaomhainn thu, agus dean gul 'us caoidh airson do pheacaidh. Gu'n tigeadh Spiorad Dhé a nuas ort nis, chum do tharruing gu bun a'chroinn-cheusaidh ionmhuinn. Agus mar a chi thu an fhuil a chaomh-ainn d' fhuil, agus am bàs a thug ort a bhi beò gu so, tha mi ag ràdh riut gu'n toir Dia maitheanas dhuit, ach cha toir thu maitheanas duit fhéin gu bràth, airson gu'n do chuir thu 'n a aghaidh cho fad 'us a rinn thu.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1874.

## TOMAS TOYE O BELFAST.



**Bha** dà abstol dheug ann, iad uile 'n an iasgairean air daoinibh, ach iad uile eadar-dhealaichte o 'chéile. Bha dà chlach dheug luachmhor ann an uchd-eididh an ard-shagairt Iudhaich, agus cha robh aon diubh cosmhuil ri aon eile. Agus mar sin a dh' ionnsuidh an latha an diugh, de dh' uile luchd-oibre Dhé, theagamh nach fhaigheadh sinn dithis ionnan ann an comas, no ag obair air an aon dòigh.

Rugadh Tomas Toye ann an Eirinn, an siorramachd Coirc, 's a bhliadhna 1801. 'N uair a bha e òg, thugadh an aire do'n ghràdh bha aige d'a mhàthair. Lean 'us dh' fhàs e le 'fhàs fhéin, agus an deigh 'aithbhreith, aig aois seachd bliadhna deug, cha do ghabh e fois gus an do fhreagair an Tighearn 'urnuidhean, agus an d'aidich e a shaothair le ise a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd. Bha a mathairse cuideachd air a toirt chum Chriosd troimhe-san. D'a thaobhsa, ghabh creidimh air tùs comhnuidh ann an Timotheus, agus an sin fhuair Eunice agus Lois e.

Is ann air an 18mh là de mhios Iuin

1818 a dh' aithnich e air tùs " sìth Dhé a tha dol thar eòlais." Fhuair 'anam sàruichte fois ann am bhi meadhrachadh air Rom. viii. 1, " Cha-n 'eil a nis dìteadh ann doibhsan a th' ann an Iosa Criosd." O 'n là sin air adhart a dh' ionnsuidh a bhàis, cha do chaill e 'fhaireachadh air fàbhar Dhé; agus le làn dearbhachd air e fhéin a bhi teàrnuinte, cha do sguir e de bhi 'cathachadh an t-soisgeil air càch. B'e suim a theagaisg slàinte iomlan, shaor, a làthair, agus air an uair; agus b'e an t-aobhar a ghnàth, gu'n robh tlachd aig an Spiorad ann am bhi 'glòrachadh oibre criochnaichte Chriosd. Theireadh e le dùrachd ri anamaibh fo cheisd gu robh gairm an t-soisgeil ann doibh air an uair; oir tha na h-uile ni ullamh, agus cha-n 'eil an là maireach air aithneachadh le Dia 's an t-soisgeul. Ann a mhinistreileachd an deigh sin, bu mhaith leis toirt air muinntir fo chùram a bhi ag ùrnuidh 'n a fhianuis, chum gu'm faigheadh e sealladh air an cridhe; agus ma ghuidh neach, " Saor mi, O Thighearna, saor mi nis! Tha mi 'tighinn mar a tha mi," theireadh e an sin: " Nis, ciod e, saoil thu a rinn e? An do thilg e a mach thu? Cha dubhairt Criosd riamh an ni nach d' rinn e."

Cha chluinn sinn dad iongantach m'a dheighinn an laithean 'fhoghluim. Bha cuimhne shonraichte aig air na h-amaibh 's na thachair nithean 'chaidh chur sios ann an eachdraidhean; agus bu chuideachadh mòr a' chuimhne ud ann an earrainnean 'aithris an deigh sud as an Sgriobtuir.

Car ùine lean e an Eaglais Easpuigich, ach a rìs, cheangail e fhéin ris na h-Independents, agus ghabhadh e stigh mar mhinistear aca 's a bhliadhna 1836, e a' saothrachadh aig Cluan na cille, agus an taobh deas na h-Eirinn car ùine. Bha toradh air a shaothair; agus bha dòigh labhairt aige riamh, ann an tomhas neònach, a tharruing mòran g'a éisdeachd. Agus air amaibh, cleas Shaccheuis, thugadh gu Criosd iad, ged a b'e an t-annas a thug g'a éisdeachd-sa iad. Bha toil aig samhlaidhean a bhi aige o chraobhan, o fhlùran, o eoin, o mheanbh-bheathaichean. agus chleachdadh e iad sin air dhòigh ro shimplidh, ach le gliocas 'us tuigse. " An àm an fheasgair," theireadh e, " iarraidh eadhon an seillean fiadhaich fois. Nach 'eil peacach bochd, gun fhasgath, air seacharan, an so an nochd, toileach air tighinn a dh' ionnsuidh fois ann an Iosa?" Aon uair thubhairt e gu bheil an soisgeul an aon ni 's na h-uile linn, " Cleas blàth na luibhe, air am bheil an aon dath gorm a bha riamh air, a' foillseachadh dath nan neamh 'n a uchd."

Air dha dol uair no dhà do Bhelfast, far an d' fhuair mòran beannachd troimhe, thugadh an sin e mar mhinistear 's a bhliadhna 1841. Ach bu chòir innseadh gu'n do thionndaidh e aig an àm so a dh' ionnsuidh na h-eaglais Presbiterich, air dha bhi gu h-iomlan de 'n aon chreidimh rithe. Bha a rathad fhéin aige air buntuinn ris an fhìrinn 'us ris a' mhearachd. Air dha bhi air aon Sàbaid toileach a bhi 'nochdadh amaideis a' pheacaich ann am bhi ag agradh coir 's am bith 'n a aithbhreith fhéin, thubhairt e, " Ciod e shaoileadh sibh de Bhartimeus dal', nan dubhairt e ri Iosa a thaobh leighis: 'A Thighearna, ma dh' fhosglas tusa a h-aon de'm shùilibh, fosglaidh mi fhéin an aon eile!' Cha dean, cha dean, ni an Tighearn an obair uile 'us gheibh sinn a' bheannachd."

'S a bhliadhna 1842 thogadh eaglais da ann an Great George's Street. Bha baintighearn ann a fhuair solus mòr 'n a dorchadas ann am bhi ag éisdeachd ris mu shlainte a bhi ann air an uair, agus mar thoradh air a h-aoibhneas, thòisich i air airgiod a thogail airson na h-eaglais, a chuireadh suas ann an ùine aithghearr, 's a bha 'n a àite-breith do cheudan. Bha beannachd mhòr air a chòmhraidhean ri feadhain a thainig 'g a ionnsuidh. Air amaibh eile ràinig an t-saighead, lotadh a' choguis, ach cha do gheill am peacach fhathasd. Thubhairt e ri neach a bha ag ràdh

nach b'eagal leatha bàsachadh, oir nach d' fhairich i gu'm bu pheacach i, agus a dh' iarr air gun a bhi 'cur dragh oirre, agus gun a bhi a' bruidheann rithe mu chunnart: "Is mi do charaid a 's fearr. An saoileadh tu gu'm bu charaid duit neach a leigeadh leat codal romhad an uair a chunnaic e gu'n robh an leabaidh air an robh thu a codal 'n a teine?" Ach cha do gheill i. "Cha-n 'eil mi ag iarraidh d' ùrnuidhean. Bi falbh," ars' ise a' freagairt gu feargach. Dh' fhoighnich neach eile, baintighearna air leabaidh a bàis, an robh e de rireadh a' teagasg "Gu'n robh Dia a' cur bochd 'us beartach 's an aon àite an deigh so; oir ma chuireadh nach bu fhlaitheanas dhithse e." "Cha ruig sin a leas dragh a chur ort, oir cha teid thu gu bràth stigh ann mar a tha thu."

Air aon là thug e trachd do chaileig a bha 'n a dileachdan, a chaill a pocan 's an robh a cuid uile air an t-slighe do Ghlascho. Bhagair i ann an eudochas i fhéin a thilgeadh 's an amhainn Cluaidh, 'n uair a chuimhnich i air an trachd aig Mr. Toye. Thug i as a pòc e gu amharc air, agus chunnaic i na focail "Stad, a pheacaich bhochd, stad agus smuainich," etc. Dhuisg cùram m'a h-anam innte, dh' iarr i 'us fhuair i an Tighearn, agus tha i nis beò chum a ghlòir.

Rinn e mòran feum de thrachdaibh. Bha cuid diubh a sgriobh e fhéin goirid ach geur, air uairibh le nithean sònraichte annta 's an dòigh labhairt a ghabh e ri daoinibh. Seallamh a h-aon diubh, duilleag bheag ann am bardachd:

'Ceisdean le Fear-dusgaidh.

C'uine a thugadh thu gu Dia?
  C'uine fhuair do'd pheacadh maitheanas?
'Us am bheil thu naomh a nis,
  'Us air an t-slighe do fhlaitheanas?"

Bha an leithid so de dh' fhocail air ceann trachdan a bha 'g an sgaoileadh air feadh a bhaile: "Dealbh neach a tha 'n a chodal 'n a pheacaidhean;" "Dealbh Criosduidh a réir ainme a mhàin;" "Dealbh duine ann an staid nàduir, duine fo 'n lagh, agus duine fo ghràs." Is e aon ni bha a ghnàth aige 's an amharc, eadhon, anaman a chosnadh; oir is teirc iad a 's lugha aig an robh de spéis do chliù dhaoine.

B' ann leis an aon mhiann bheò airson sabhaladh anaman a dh' fheuch e ri daoinibh a dhùsgadh as am mi-chùram air dhòigh ris nach b'urrainn ministearan eile aontachadh. Ri ùine ath-bheothachaidh, thachair nithean 's an eaglais aige nach b'urrainn daoine o 'n leth muigh a thuigsinn. Dh' éirich boirionnach òg, a fhuair aoibhneas ann an creidsinn, agus dh' aidich i gu'n d' fhuair i beannachd, ag ràdh an sin "Thigibh gu Iosa." B'iongantach mar bhean sud ris an t-sluagh air ball, mar gu'm bitheadh buille an dealanaich ann. Agus aig bord an Tighearna, aon sàbaid, shealbhaich bean bha fad an daorsa saorsainn, agus dh' éigh i, "Beannaichibh an Tighearn! Fhuair mi an neamhnuid ro luachmhor." Bha mòran de chreidimh eile, eadhon Papanaich, a' dol do'n eaglais aige; agus ministearan o àitean eile—Easpuigich, Methodaich, Baistich (ged nach deachaidh iad leis 'n a dhòigh uile)—thàinig iad a dh' éisdeachd, agus a dh' fhaicinn mar a fhuair an fhìrinn buaidh air anamaibh: oir shearmonaich Mr. Toye gu simplidh an fhirinn uile mar a tha i ann an Iosa, aig na h-uile àm. Thachair ni sònraichte an uair mu dheireadh a theagaisg e. Cha robh earbsa aig neach air bith gu'm b'e so an uair mu dheireadh, gidheadh mhothaicheadh samhchair iongantach 's a cho-thionail. Labhair Mr. Toye mu bhàs 'us breitheanas agus dh' iarr e orra fuireach air an glùnaibh gus an do sheinn iad earrainn de laoidh:—

"Innseam do pheacaich tha mu 'n cuairt,
  Gu 'n d' fhuaireadh Slanuidhear ionmhuinn leam,
  Innseam mu 'n fhuil a shaoradh riamh,
  'Us their mi, Feuch an t-slighe gu Dia."

'N uair a sguir an t-seinn, thubhairt e, "Thug sibh gealladh mòr nis do Dhia air 'ur glùnaibh, agus coinnichidh e ribh air là a' bhreitheanais!" B' iad sin na briathran mu dheireadh a labhair e r'a phobull.

Cha b'urrainn e gun a bhi a ghnàth

a 'farrach air peacaich gu'm faodadh iad 'us gu'm buineadh dhoibh làn dearbhachd a bhi aca. Thubhairt e, "Is' e cliù an dùsgaidh ann an 1859 gu'n do *sgaoil e bratach* slàinte a tha a làthair, aig nach fhac' daoine ach '*iomall* roimh sin. O, glòir slàinte a tha a làthair!" "Tha mi ag radh gur éigin duinn sòlasan an t-soisgeil a mhealltuinn mu'n urrainn sinn dleasdanasan an lagha 'choimhlionadh. Cuiridh mi an aghaidh neach air bith a chuireas an aghaidh so, agus theid leam, tha fhios agam." B'e aon de na ceud fhocail a thubhairt e ris an Ard-chleire ann am Belfast air a bhliadhna 1866, "Is e mo chreidimh, mar is e an cuan àite nadurrach an t-seòladair, gur e dearbhachd air slàinte an cor a bhuineas do dheisciobuil Chriosd. Nach robh dearbhachd aig Iob 'n uair a thubhairt e caib. xix. 25?

Na 'n robh cothrom air, bu mhaith leinn innseadh mar a dheanadh e an fhìrinn a cho-chur. A' bruidheann air "*Dusg thusa tha 'ad chodal*," chriochnaich e mar so:

"Bithidh cuid *a' bruidheann 'n an codal*. Bruidhnidh na peacaich cuideachd.

"Their fear, 'Is ro òg dhomhsa bhi diadhaidh.'

"Their fear eile, 'Tha Dia trocaireach.'

"Fear eile, 'Tha a chionta fhéin aig na h-uile fear.'

"Fear eile, 'Cha-n 'eil agamsa ach peacaidhean beaga.'

"Fear eile, 'Cha d' rinn mise cron ach orm féin.'

"Fear eile, 'Tha daoine maithe ann tha cho olc riumsa.'

"Fear eile, 'Ni mi aithreachas fhathasd.'

"Oh gu'm bruidhneadh an Tighearn le guth a dhuisgeas na mairbh!"

Bha e a ghnàth suilbhir, aoibhneach. Aig an tigh 'n uair a fhuair e solus ùr air nithibh spioradail, dh' éigheadh e le aoibhneas. Ach an uair a chluinneadh e mu iompachadh anaman is ann a leumadh e suas. Agus 'n uair a bhitheadh e a' guidhe airson peacaich bhi air an toirt a stigh, "bha e air uairibh cho bàithte ann an ùrnuidh, gu'n saoileadh neach gu'n leanadh e fad na h-oidhche."

Bhitheadh fadachd air airson na Sàbaid ris an abradh e "a là-feille." 'N uair a thigeadh am maor d'a ionnsuidh 's a mhaduinn, theireadh e gu subhach, "Am bheil am bùtha fosgailte? Saoil thu am bi feill mhaith ann an diugh? Bithidh so ann co dhiubh, cha bhi anam ann, ma cheadaicheas Dia, nach fhaigh tairgse de'n chuibhrinn a 's fearr uile, gun airgiod 'us gun luach."

Tha an sgriobhadh a chuireadh air a lic 's an eaglais aige ag innseadh "gu'n do choidil e ann an Iosa, an làn dearbhachd a' chreidimh air a 15mh là de'n cheitein 's a bhliadhna 1870;" agus le sin, "gu'n d'thugadh e gu eòlas Chriosd 's an 17mh bliadhna d'a aois."

Co a theireadh nach b' fhiù 'leithid sud de bheatha a chaitheamh? Agus carson, a leughadair, nach caitheadh tusa i? Is e bh' ann beatha shimplidh a' chreidimh air Mac Dhé, mu'm b'urrainn esan a ràdh (air dha tighinn agus a bhi air a ghabhail a stigh leis mar a bha am mac struidheal), "Ghràdhaich e mi agus thug e e fhéin air mo shon!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MAIRT, 1874.

## AN DOCHANN MOR AIG MANUEL.



*Aite an dochainn.*

Mar fhuaim trompaid, thug tachartas uamhasach air Alba gu léir gu'n d'éisd i. Cha robh a leithid air rathad-iaruinn ann an Alba o thachair e aig Winchburgh—mu ruith cuig mìle do'n àite—'s a bhliadhna 1862.

Air maduinn De-màirt, an 27mh la de Ianuaraidh dh' fhàg an "train" luath Duinéidin airson Larbert 's an taobh-tuath, aig 6.35 mar a bha gnàthaichte. Aig Manuel far am bheil an rathad-iaruinn gu Boness 'g a choinneachadh, bha cuid de charbadan le gual 'us eile o rathad Mhonkland a' gluasad sios, ag atharrachadh an sreatha air an robh iad. Dìreach mar a bha iad fo dhrochaid, thainig an "train" o Dhuinéidin le neart, 'us bhuail i air na carbadaibh a bha roimhe. Ann an priobadh na sùla, bha milleadh, pian, 'us bàs 's an àite. Bha an ceud charbad 'n a mhìribh beaga—carbad a' ghuail agus na carbadan eile air an togail air muin a' chéile, air achd agus gu'n robh an drochaid air a briseadh, agus na clachan tròma us stubh an rathaid air an toirt a nuas air am muin 'n an dùn.

B'uamhasach an sealladh e. Bha an rathad làn de'n bheò, de'n leònta, agus de'n mharbh. Bha éigh ghoirt na muinntir leònta air a measgachadh

le caoidh' chàch os cionn an càirdean, mar a dh' aithnichteadh iad am measg nan corp no am measg na bha leònta. Bha cisteachan-luidhe air an cur a mach le cabhaig á Duinéidin, anns an robh na mairbh, dìreach mar a bha iad, air an cur 'n an luidhe, agus air an cur a dh'ionnsuidh Polmont, far an do leigeadh an ceann ùine bhige air ùrlar aoin tighe, cuig cuirp dheug, 'us bu dheuchainneach an sealladh e. Bu chràiteach a bhi 'faicinn, n'uair a thainig na cairdean m' fheasgair, am bròn goirt ann am bhi ag aithneachadh an luchddaimhe ionmhuinn, a bha air an sguabadh stigh do bhith-bhuantachd ann an ùine cho aithghearr.

Cia b'e aig am bheil coire a chall uamhasaich a bha an sud, nach labhar a' bhuille a tha e 'toirt aig dorus gach cridhe! Tha daoine a tha 'n an làn neart gun mhòran cùraim mu 'n anam. Tha Satan 'toirt orra bhi 'creidsinn gu'm bi *leabaidh-bàis* aca eadar iad 'us siorruidheachd chum ullachadh air a shon. Ach tha so a' teagasg dhuinn gu'm faod sinn bàsachadh gun leabaidh-bàis bhi ann. Tha Dia 'g ar gairm le 'Fhocal; ach le buille mar so tha e a' toirt rabhaidh dhuinn, gu'm faod e bhi aig uair 's am bith, *nach 'eil ach ceum eadar sinn agus am bàs!*

Leis an tachartas uamhasach so, bha seachd pearsa deug—daoine, mnathan, 'us clann—air am marbhadh ann am priobadh na sùla. Chaochail dithis eile o sin, agus o'n leòn ghoirt a rinneadh orra, cha-n 'eil e neochoslach gu'm falbh tuilleadh. A thuilleadh orra sin, fhuair cuid gortachadh a leanas riu ri 'm beò, agus fhuair cuid eile 'leithid a dheuchainn-inntinn 'us nach 'eil e coslach gu'n cuir iad dhuibh e—agus le sin tha truaigh 'us bròn air iomadh ionad-còmhnuidh fhiosrachadh.

Am measg nam marbh fhuaireadh corp aon neach a bha làthair aig coinnimh-urnuidh dhaoine òg a chothionail (co-thional Mhr. Moody Stuart) air maduinn na Sàbaid roimhe an sgiorradh. B'e an caibdeil a leughadh an 12mh caibdeil de Lucas, agus b'e an earrainn a leugh esan an cuigeamh earrainn deug thar fhichead: "*Bitheadh 'ur leasraidh crioslaichte mu'n cuairt agus 'ur lochrain air an lasadh.*"

B'e neach eile a mharbhadh Mr. Eoin Ross, Eildear dìleas aig Mr. Thain Davidson, ministear ann an Lununn. Bha e air an rathad gu Baile Dhuthaich gu tiodhlacadh 'athar. Bha fear a' ghuail a chaidh a mharbhadh ag obair *air an là mu dheireadh* bha e gu bhi 's an t-seirbhis, oir bha e an déigh cordadh mu aisig gu New Zealand. Am measg nam marbh bha mathair 'us a dithis chloinne,—Mrs. Phimister o Fhochaber, le gille beag a bha ochd bliadhna a dh' aois, agus nigheanag nach robh ach ceithir.

Tha cuid diubhsan a thugadh air falbh mu'm bheil aobhar a bhi 'creidsinn gu'n d' fhuair an anam maith an co-cheangal ris an obair gràis a tha nis dol air adhart an Duinéidin.

Bha bean dhiadhaidh o Bhanabh a thainig a dh' fhaicinn an deagh oibre an Duinéidin, a làthair aig a' choinnimh-ùrnuidh air De-sathuirn roimhe 'n sgiorradh ghoirt ud. Choinnich Mr. Wilson ministear sgìreachd an Tolbooth i, agus dh' iarr e oirre thighinn a dh' aoradh cuide riu air an ath là. Rinn i sin, agus b'e stéidh a theagaisg "Ag amharc air Iosa." Bha Mr. Bruce á Banabh a' cuideachadh Mhr. Wilson air dha bhi an rùn pilleadh dhathigh air an ath là. Dh' iarr i air fuireach gu De-mairt 'us gu'm bitheadh iad cuideachd. Cha b'urrainn e sin a dheanamh, 'us chaidh e dhathigh air De-luain. Ann an dealachadh riu thubhairt i, le sùil ri briathraibh stéidh-theagaisg Mhr. Wilson, "Is maith leam an uair a theid mi dhathigh, a' chuid eile de 'm laith a chaitheamh 'ag amharc air Iosa.'" Dh' fhàg i leis an "train" ud a mhilleadh air maduinn De-mairt, agus an ceann leth-uaire bha i 's a' bhi-bhuantachd.

Aig coinnimh a mheadhon-latha o cheann ghoirid ann an Tigh-cruinneachaidh Ardchléire na h-Eaglais saoire thubhairt Mr. M'Murtrie ministear eaglais St. Bernard's, mar a leanas, mu neach òg eile a dh' fhuiling, Miss

Mairearaid Lindsay. Bha i 'n a ban-fhoghlumaiche ann an Sgoil Normal na h-Eaglais Saoire an Duinéidin, agus bha i aig an àm a dol dathigh do dh' Abaireadhain:—

"An uair a thàinig i sios a ghabhail a cead dhiom mu'm falbhadh i, thubhairt mi rithe, 'Am faod mi d' fhaireachadh innseadh?' Thubhairt i gu'm faodadh; agus a nis tha mi mar gu'n robh teachdaireachd agam a dh' ionnsuidh na coinnimh so. Bu mhi a ministear o là a h-òige gus an d' thàinig mi do Dhuinéidin. Is ann 's an talla tha so a fhuair i a beannachd mòr o cheann na 's lugha na mios. Is e mo bharailse gur ann air an oidhche mu dheireadh de'n bhliadhna. Thubhairt i riumsa gu'm be sud a' choinneamh a b' fhearr uile. Thubhairt i, 'Oh bu shona an oidhche sud!' Beagan laithean an déigh sud, bha mise aig coinnimh a' mheadhon-latha, agus an uair a chunnaic mi a gnùis dh' aithnich mi air an uair gu'n robh i sona. Thubhairt mi rithe, 'Theagamh gu'n robh thu a' faotainn ni a bhitheas 'n a bheannachd dhuit fad iomadh latha;' agus sheall i orm le gnùis gràdhach agus thubhairt i 'Fad mo bheatha.' An uair a ghabh i a cead dhiom, rinn sinn ùrnuidh cuideachd, agus thubhairt mi, 'Ciod e a dh' iarras sinn?' 'Iarraibh' ars' ise, 'gu'm bitheadh na 's mò a chreidimh agam.' Ghuidh sinn airson tuilleadh creidimh, agus gu'm bitheadh i seasmhach; agus is cuimhne leam gu'n d'iarr sinn, co dhiubh bhitheadh a là fad no goirid, gu'm faigheadh i seirbhis a dheanamh do'n Tighearn air an talamh agus an déigh na beatha so air neamh.

"Faodaidh mi innseadh gu'n d' fhuair i beannachd mòr 's na laoidhean. Gach uair air am faca mi i an déigh sud bha leabhair nan laoidhean aig Mr. Sankey aice 'n a làimh. Bha i 'g a leughadh 's a charbad 'n uair a thàinig an dochann. Chunnaic mi an leabhar sin an raoidhre aig Manuel dearg le 'fuil. An uair a dh' iarr a cairdean oirre codal, agus a theich iad uaithe gu ceann eile na leapa, chum gu'n saoileadh i gu'n robh i leatha fhéin, thog i a guth agus sheinn i a dhà dhiubh,—an aon bu docha leatha air am bheil comharradh 's an leabhar, 'An Geata Fosgailte'—

"'Oh, doimhneachd tròcair! an gabh e bhi,
Gu'n d' fhàgadh an geat' ud fosgailte dhomhsa?'

"Aon ni eile. An uair a bha sinn a' dealachadh an Duinéidin, thubhairt mise, 'Is cuimhne leat an ni a thubhairt Mr. Moody mu bhi ag obair airson Chriosd, agus nach robh e maith do 'n chridhe a bhi a' beathachadh air fhéin a mhàin?' 'Oh,' is eadh' ars' ise, 'is éigin domh obair a dheanamh. Thoir leam gu'm faodainn trachdan a chraobh-sgaoileadh an Abaireadhain 'n uair a thilleas mi.' Thubhairt mise, 'Theagamh gu'm faodadh tu beagan oigridh a thional 's an teagasg.' 'Dh' fhaodadh, na 'm bitheadh àite aoin de'n luchd-teagaisg 's a' Sgoil-Shàbaid falamh dh' iarrainn e 'n uair theid mi dhathigh.' Thubhairt mise rìs, 'Am bheil cuimhne agad air ni thubhairt Mr. Moody là 's a choinnimh mu'n rathad chum coimhearsnaich 'us luchd-daimh a chosnadh—gun a bhi mi-thoilichte 'n uair nach fhaigheadh sinn an inntinn leinn, ach a bhi gràdhach, caoin, agus caoimhneil?' 'Oh, seadh,' ars' ise, 'tha mi ag guidhe airson sin.' Agus mar sin shiubhail i, le cridhe làn iarrtuis air obair a dheanamh airson Chriosd. Cha robh i ach seachd bliadhna deug a dh' aois. Cha robh aice ach aon mhios goirid ann am beatha na diadhachd, ach cha d'aithnich mi Criosduidh na bu shona no na bu treibhdhiriche." Chaochail i air Dé h-aoine an deigh an dochainn, san t-seòmar uachdarach de'n tigh mu choinnimh an rathad-iarruinn aig am faighear a dhealbh aig ceann na duilleig-se.

B'e neach eile dhiubhsan a dh' fhuiling Miss Lydia Wilson, a fhuair goirteachadh mòr, agus a chaochail 's an Infirmary an Duinéidin air an ath là. Deich bliadhna roimhe sud fhuair i Criosd aig Inbhernis troimh theagasg Eoin Friseil nach maireann. Bha i air an t-slighe do Inbhernis gu bhi car

ìine cuide ri a h-athair. Thugadh a dà chois dhi 'us cha robh comas aice a ghiùlain, agus ghéill i agus dh' fhalbh i. Thubhairt an lighich gu'm b'ainmig a chunnaic e bàs na bu shiochaile. Is e an ni àraidh bha uaithe gu'm bitheadh sgeul a bàis air a thoirt d'a h-athair an dòigh a chaomhnadh dha roinn de'n àmhghar. Fhritheil i an Duinéidin iomadh coinnimh, agus labhair i mar gu'n d' fhuair i ùrachadh mòr annta d'a h-anam.

Tha boirionnach òg eile ann a bha air an turus ud cuide riu sud. Ged a fhuair i goirteachadh tha dòchas ann gu'n tig i troimhe. Is ann an earbsa gu'm faod cuid maith fhaighinn as a tha saorsainn againn innseadh m'a deighinn mar a thubhairt a ministear Mr. J. H. Wilson, Eaglais Bharclay:—

"Air feasgair Dhé-luain an 26mh de Ianuaraidh, choinnich boirionnach òg mi air an staidhir, agus ghuidh i dhiom bruidheann rithe m'a h-anam. Air dhomhsa a ràdh gu'n robh mi an cabhaig a' dol gu coinnimh an àite eile, fhreagair i, 'Bu robh thoil leam gu'n labhradh sibh riumsa. Tha mi iarr-tuinneach air tearnadh m'anama.' Dh' fhoighnich mi dhi am b'urrainn mi a faicinn rìs. Thubhairt i, 'Nach b'urrainn; chaill mi an "train" an nochd, agus is eigin domh falbh moch 's a mhaduinn.' An sin thug mi thairis mo choinneamh, agus chuir mi seachad leth uaire leatha an 'Seòmar nan Baintighearn' a' fosgladh dhith slighe na beatha mar a dh' fhaodainn. Air dhomh ùrnuidh a dheanamh cuide rithe thug mi gu seòmar eile i far an robh triùir bhaintighearn ag ùrnuidh. Dh' innis mi dhoibh m'a timchioll. Thug aon dhiubh am focal dhith, 'An ti a thig do'm ionnsuidhse, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e.' Thubhairt i, '*Chi mi e uile nis.*'

"'S a mhaduinn dh' fhalbh i air an 'train' a fhuair an dochann. An deigh an sgiorradh a thachairt, fhuaireadh i an crochadh air a h-aodach, 's a ceann fodha, os cionn chorp dhithis dhaoine. Air dhoibh a toirt as, chaill i a mothachadh agus cha do chuimhnich i ni gus an robh i ann an leabaidh an tigh' a bha dlù.

"An uair a chunnaic mise i air Deceudaoine, air a bruthadh gu goirt mu'n bhroilleach 'us mu'n cheann bha i 'n a luidhe mar leanabh gu sàmhach, ann an earbsa á Iosa Criosd. Thubhairt a bràthair gu'm b' iongantach gu'n do chaill i an 'train' air feasgair Dhé-luain chum 'us gu'm bitheadh i air a teàrnadh, agus an sin gu'm fuilingeadh i gnè bhàis air an ath là. Chuireadh a' cheisd oirre air an fheasgair roimhe sud *an robh i 'n a Criosduidh?* As a cheisd thainig na thachair dhi air an oidhche ud."

Na'n robh àite againn, tha mòran tuilleadh r'a innseadh, ach is leòr na chaidh ràdh chum a' cheisd a chur air gach neach "*Ciod e tha so ag ràdh riumsa?*" Is maith dh' fhaodas sinn meadhrachadh air ar beatha—cia goirid, neo-chinnteach 's a tha e; air bàs obann ann an Criosd—cia glòrmhor—air bàs obann mach á Criosd—cia h-uamhasach. Tha Criosd toileach, '*feitheamh* air a bhi teàrnadh. A leughadair, mur 'eil eòlas agad air, an gabh thu nis e, 's an trachd so 'n ad làimh?" (Eoin iii. 36.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

**DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.**

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS AIPRIL 1874.

## SOLAS ANN AN CRIOSD.




ANNS na laithibh so, 'tha cho làn de thrioblaid, iomagain, agus chùraim, c' àite am faighear aoibhneas? Sgriobh aon d' ar n-aithrichibh diadhaidh, Samuel Rutherford, dh' ionnsuidh caraid, "A bhràthair, tha mi 'faotainn sòlais 'n am Phrionnsa, agus 'n am Righ glòrmhor. Cha-n aithne do 'n t-saoghal ar beatha; is diomhaireachd dhoibh i. Tha ar gul 'toirt barrachd air an cuidse gàireachdaich." Agus ciod e 'fhuair an duine so? 'N e saoibhreas, no oighreachd, no àite cumhachd, no cairdean mòra? Cha-n e, ach fhuair e ann an Iosa Criosd gach ni 'bha 'anam a' miannachadh.

Cuireamaid a' cheisd air na h-abstolaibh, agus tromhsan air Dia féin, c' àite am faighear sòlas? Le aon ghuth tha iad a' freagradh, " Rinn e ar beannachadh le sòlas siorruidh, le 'bhi 'toirt duinn Chriosd." 'N uair ann a litir chum nam Philipianach tha Pòl a' tòiseachadh an dara caibdeil leis na briathraibh, "Ma tha, uime sin, comhfhurtachd air bith an Criosd," tha e mar gu'm bitheadh e 'g radh, "Ma tha solus anns a' ghréin, ma tha teas 's an teine,

ma tha uisge 's a' chuan, ma tha milseachd ann am mil." Oir cha-n 'eil ni air bi na 's cinnticbe na gu bheil comhfhurtachd ann an Criosd do shaoghal brònach.

'N uair tha Dia 'cur Chriosd romhainn fo ainm "Sòlas Israeil" (Luc. ii. 25), agus 'n uair 'tha e 'g innseadh dhuinn gu bheil Criosd air ungadh chum, "'thoirt comhfhurtachd dhoibhsan uile a tha ri bròn" (Is. lxi. 2), tha e 'combdhùnadh gu'n d'thug am peacadh stigh amhghar, eucail, fulangas dh' iomadh gné, agus gu'n d' rinn e 'n a shaoghal e 'tha 'cur feum air "sòlas."

Nach 'eil osnaidhean air gach taobh? Nach 'eil am bàs a' cosnadh creiche, agus 'g a giùlan leis air gach laimh? Nach 'eil aobhar agad féin 'bhi ri gul os cionn uaighean chuid a ghràdhaich thu mar thu féin? os cionn athar, no màthar, no peathar, no bràthar, no leinibh? Rinn am peacadh so uile, agus air son so tha feum agad air "sòlas." Seall na's fhaisg, seall ri d' anam féin. Cha-n 'eil ann ach làrach fhuar an ni bu chòir 'bhi 'n a theampull naomh do 'n Tighearn. Tha d' anam làn de fhéin agus d' an fheoil, a' miannachadh an ni 'riaraicheas e fhéin, ach diochuimhneach air Dia. Seadh, amhairc na 's fhaisge, agus chi thu ann *naimhdeas* do Dhia. Faic ann miannan a' lasadh, agus tograidhean truaillidh ri theine o ifrionn—iomhaigh Dhé air a milleadh gu léir. Agus faic na tha sgriobhta air an anam sin,—"Gheibh thu gu cinnteach bàs!" agus fo sin an earrainn, "Air a dhìteadh cheana." Gu cinnteach is culaidh thruais thu.

Agus tha "sòlas" ri fhaotainn "*ann an Criosd.*" Tha e air a chuir le Dia chum a thoirt do 'r n-ionnsuidh mar pheacaich. 'N uair a shuidh e air a bheinn, dh' fhosgail e a bheul agus thubhairt e, "'S beannaichte iadsan a tha ri bròn oir gheibh iad sòlas," fad na h-ùine a' seòladh d'a ionnsuidh féin. Bha an tobar faisg air a mhuinntir thartmhoir, agus bha a mhuinntir thartmhor aig an tobar. Tha ainm air a cheannard uasal, threun sin a bh' air Israel, Nehemiah, 'tha ciallachadh "*Comhfhurtachd Iehobhah.*" 'B esan a dh' fhàg an lùchairt 's na chòmhnuich e ann an socair, saoibhreas, agus onoir, chum agus gu'm faiceadh e Ierusalem fhàsaichte, agus gun togadh e rìs i. Thainig e, agus tràth oidhche dh' amhairc e air fàsalachd Shioin ri solus gealaich agus reulta, ag imeachd air slighe geata a' ghlinne, agus tobar an Dràgoin, agus poll an Righ, agus mar sin 'cuartachadh nam ballachan, gus na bhreithnich e cho fior mhuladach 's a bha an sealladh. Agus an sin chuir e a làmh ris an aththogail chum a chuir rìs air bonn, agus maise agus neart a thoirt da. Nach bu "Nehemiah," "Sòlas Iehobhah" e, ann an seadh chomharraichte? Ach cha-n eil ann ach samhladh dorcha air Iosa, neach a chuireadh leis an Athair chum 'comhfhurtachd 'thoirt doibhsan a tha ri bròn. Tha Iosa air a chur chum bròn saoghail amhgharaich 'thoirt air falbh, le bhi 'toirt d'a ionnsuidh leigheas airson cionta agus peacaidh. Tha "*comhfhurtachd ann an Criosd.*"

'N uair a sgriobh Pòl ann am Phil. ii. 1, "Ma tha comhfhurtachd air bi an Criosd," cia mar a ruigeadh na briathran sin air cridheachaibh chuid d' an do leughadh an litir ann am Philippi! 'N uair a leugh an teachdair Epaphroditus e gu follaiseach 's a chomhthional, cha duilich breithneachadh mar a gheibhte smèid gàire air gnùis Lidia, bean-reic a phurpuir, agus mar a bheothaich sùil fir-coimhid a phriosain, air dhoibh na briathran ud a chluinntinn, "Ma tha comhfhurtachd air bi an Criosd." Dh' amhairceadh Lidia agus fear-coimhid a' phriosain ri chéile, làn de smuaintibh air na rinn Criosd air an son. B' urrainn Lidia innseadh mu 'n uair a shuidh i ri taobh na h-aimhne ag iarraidh fois an diomhanas d' a h-anam sgìth, 'feuchainn ri urnuidh 'dheanamh air son foise, anns na chuireadh Criosd roimhe mar shìth a h-anama; agus mar a chunnaic i an sin cia mar a riaraich *Criosd* le 'fhuil agus 'ùmhlachd an lagh, agus a dh' ulluich e fìreantachd do pheacaich, a fhuair i "*Sòlas ann an Criosd.*" Agus b' urrainn fear-coimhid a' phriosain

innseadh mu amhghar agus uamhunn anam' air a dhùsgadh, mar a smuainich e air Breitheamh faisg air laimh, agus e fhéin 'n a chiontach 'n a fhianuis; agus mar a labhair Pòl agus Sìlas ris mu Chriosd, agus mar a nochd iad dha Criosd a' gabhail àite nan ciontach, ag iocadh féich an fhir-féich, a' bàsachadh báis a pheacaich, chum is gun coimhlionadh e a' bhinn, "an t-anam a pheacaicheas bàsaichidh e," agus gidheadh, am peacach 'bhi air a thearnadh. B' ann an sin agus mar sin a fhuair e "*Sòlas ann an Criosd.*"

Agus mu 's neach thusa aig a bheil do bhròn de nàdur measgta, mealladh dòchais, agus bàs luchd gràidh, maille ris a' bhròn a 's doimhne sin 'th'air anam a' gul os cionn a thruaillidheachd thruaigh féin, a dhìblidheachd, agus 'fhalaimheachd, gidheadh, air do shonsa tha teachdaireachd againn mhòir aoibhneis. Tha "*sòlas ann an Criosd.*" Co bheireadh oidheirp air na mìltibh de dh' anamaibh d' an d-thug Criosd sòlas àireamh? Agus rinn e riamh e le bhi an toiseach a' dubhadh am peacaidhean as, agus 'an sin a' tiormachadh suas an deòir. Rinn e fhéin am peacadh a thoirt air falbh, agus an sin chuir e òran nuadh 'n am beul. Feumaidh tu an àireamh mhòr sin fhaicinn air am bheil iomradh 's an Taisbean vii. 9 mar dhream "nach robh neach 's am bith comasach air aireamh" de'n h-uile chinneach, agus threubh, agus shloigh, agus theangaidh, agus is éigin duit a chluinntinn mar a chaidh gach aon diubh a shaoradh trid glanadh le fuil an Uain, mu 'n tuig thu cho fior 's a tha "*an sòlas a th' ann an Criosd.*"

Mu thoiseach a mhinistrealachd anns an t-sionagog aig Nàsaret, thubhairt Criosd gun do chuir Dia e chum agus gun "slànuicheadh e a' mhuinntir aig am bheil an cridhe briste." Ciod e na mìltean de mhiltibh de chridheachaibh briste airson peacaidh, agus briste le bròn, a shlànuich e agus a rinn e aoibhneach o 'n uair sin! Smuainich air an Etiòpach 'n uair a fhuair e Criosd, mar a chaidh e air a shlighe a' deanamh aoibhneis. Smuainich air Stephen 'n uair a sheas e 'am fianuis a naimhdean le 'aghaidh coltach ri aghaidh aingil. Smuainich air a bhàs fuilteach, 'n uair le a naimhdibh 'g a chuartachadh, a chorp air a bhriseadh le clochaibh goirt, suaimhneach mar leanabh ann an uchd a mhàthar, "choidil e." Agus ciod a deir sinn mu 'n armailt ghlòrmhoir de mhartairibh o 'n àm sin nach do mheas am beatha luachmhor dhoibh airson Chriosd, chum agus gun criochnaicheadh iad an turus le aoibhneas? Smuainich air Eoin Lambert, 'chaidh losgadh aig "Smithfield" neach 'n uair a bha a chosan air losgadh, agus a chorp air a thogail suas air barraibh bioran-cogaidh a luchd-cosgraidh, 'thog suas a làmhan le barraibh nam meur 'n an teine, agus dh' éigh le 'anail dheireanaich "Criosd a mhàin! Criosd a mhàin!" Smuainich, fhir-leughaidh, orrasan a chunnaic thu fhéin, agus am measg bhochdninn, call dhaimhean, geur-leanmhuinn, fulangais, no bàis, a fhuair ann an Criosd tobar sìthe, agus aoibhneis nach caith as. Thachair, o cheann àireamh bhliadhnachan, do mhinisteir 'bhi air la fuar geamhraidh a' coimhead aon d' a threud a bha 'caitheamh a la tha ann an uireasbhuidh am bothan beag faisg air "Jedburgh." Fhuair e 'n a shuidh e leis a' Bhiobul fosgailt' air a ghlùnaibh, ach ann an suidheachadh glé thruagh o 'n leth mach—an sneachd 'g a chathadh troimh mhullach an tighe, agus fo an dorus, agus gun dad de theine air an lic, "Ciod e ris am bheil thu an diugh. Eoin" arsa "Mr. Young" is e' dol a stigh "*Tha, le bhur cead*" ars'an Criosdaidh urramach, "*mi 'suidhe fo a sgàile le mòr aoibhneas.*" O, iongantas! an "sòlas 'tha ann an Criosd," an amhainn 'tha o thùs gus a chrioch "'deanamh aoibhneach cathair ar Dé."

Ach fhathast, is tobar i as am bheil iomadh sruth. O! cho beannaichte 's a tha am maitheanas iomlan, agus an t-sìth iomlan a tha an "*sòlas 'tha ann an Criosd*" a toirt uaith! Ach cha-n 'eil 'an sin ach toiseach air sonas mìlefillte. Beachd-smuainich air an Spioraid

naomh, an Comhfhurtair,—Tha esan air 'fhilleadh anns an "t-sòlas" so, le 'oibreachadh 's an anam nis agus gu bràth. Mu tha thu 'call chairdean aimsireil, tha thu 'faotainn Dhia féin. "A mhàthair" thubhairt Criosdaidh òg air leabaidh a bhàis, "cha ruig sibh a leas gul a dheanamh, gheibh sibh mise anns an lànachd 'tha ann an Criosd."

Nis, a chomh-pheacaich agus a chomh fhir-tuirse, cuireamaid an cuimhne dhuit gu bheil an sòlas so ri fhaotainn an *taobh-sa* do chathair-breitheanais, is cha-n ann *air*. Gheibhear an so air tùs e, no cha-n fhaighear idir e. Nach bu mhaith leat sòlas, sòlas siorruidh 'bhi agad? Leithid de shòlas is nach b' urrainn tuinn a bhròin do shlugadh suas gu bràth? Faic, ma ta, mar tha Dia 'saoradh an anam' o imcheisd le bhi 'g a fhoillseachadh féin duinn aig crann-ceusaidh Chriosd. No an tiormaich thu do chuid féin deòir mar a dh' fhaodas tu, agus an sin, an d' thoir thu leum stigh do shiorruidheachd neo-aithnichte, agus an d' thoir thu coinnimh do Shlànuidhear a dhiùlt thu, an cluinn thu "gul agus caoidh," agus an tòisich thu fhéin air gul agus caoidh maille ris an luchd-caoinidh siorruidh an ifrinn dhorcha? Am bi thu toilichte gun amhairc Criosd air cuid de do chompanaich a chuala mu "*shòlas annsan*." Nach bi d' amhghar siorruidh deich uairean na 's goirt 'n uair a bhioras na briathran sin do chridhe, "Nis tha esan air a shòlasachadh, agus *thusa air do phianadh*."

Cuimhnich a chomh-pheacaich, agus a chomh-fhir-tuirse, gun do nochdadh dhuit gu bheil "*sòlas ann an Criosd*" agus gun robh an sòlas cho saor do dhaoinibh ris an t-solus. Oir co chuala riamh mu Chriosd a' tionndadh air falbh o pheacach air bith a dh' iarr e, eadhon an uair a tha e air a phianadh leis an àmhghar tha fad-beatha de cheannairc ro dhàn a' ginntinn? Mu ghiùlanar thu do d'uaigh 's a staid mhi-chreidmhich so, fathast 'cur an dimeas an t-sòlais, 'an sin sgrios thu thu fhéin, agus chuir do làmh féin an t-saighead troimh d' anam. Tha fear-eachdraidh Spàinteach ag aithris gun robh corp "Alonzo de Aquilar" air dha caitheamh as 's an uaigh gus na cnàmhaibh, air a leigeadh ris le fear de 'shliochd, agus gun d' fhuaireadh fad stigh 'measg nan cnàmh, ceann iaruinn na sleagha leis an d' fhuair e a lot bàis. 'S e an ceann iaruinn dhuitse *a' mhichreidimh*, dimeas air an teisteas mu 'n t-sòlas 'tha ann an Criosd. Agus an uair 'theid bliadhnachan seachad agus a bhitheas tusa fathasd ri gul agus caoidh, bithidh an gath marbhtach ud fhathast 'n a d' spioraid.

A leughadair, ma tha thu fhathasd gun Chriosd ciod e a their thu? Cha-n fhad gus an tig d' aoibhneas, d'òrain, do ghàire fochaid mu dheireadh. Cha-n fhad gus am blais thu air do bhoinne mu dheireadh "de dh' uisge fuar." Cia liutha saoghal a bheireadh tu an sin airson fàbhar a' Bhreitheimh? Gabh a nis "Tiodhlac Dhé," Criosd a thaisbeanas e féin mar am fìrean an àite nan neo-fhirean an làthair Dhé air do shon; agus is e an t-òran a bhitheas agad, "O Thighearna, molaidh mi thu: ged a bha thu feargach rium, tha d' fhearg air tionndadh air falbh, agus thug thu sòlas dhomh." (Is. xii. 1.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN T-SAMHRAIDH 1874.

## AN DUSGADH ANN AN ALBA.



*Coinneamh a' mheadhon-latha an Duinéidin.*

Tha obair mhòr le Dia a' dol air adhart ann ar tìr. O àm an Ath-leasachaidh, chunnaic Alba iomadh àm dùsgaidh,—mar a bha aig Eaglais Shotts 's a bhliadhna 1630, ann an Aruinn, agus ann an Leodhas, ann am Maolainn, ann an Duinéidin fo Dheorsa Whitefield, ann an Cillsaoidh, Dundé, agus iomadh àite eile. Ach theagamh nach robh riamh àm beannachaidh cho mòr 's a th' ann nis.

Cia b'e a 's nàdur da, faodaidh neach air bith a sheallas timchioll 'fhaicinn gu bheil dùsgadh ann. Ach co "a thig agus a chi air a shon féin, a 's urrainn àicheadh gur i a' cheisd a tha 'gluasad nam miltean air feadh na tìre, an seann cheisd a chuir fear-coimhid phriosain Philippi, "*Ciod a dh' fheumas mi dheanamh chum 's gu'n teàrnar mi?*" (Gniomh. xvi. 26.)

B'e "Ciod i do bharail dheth?" a' cheisd bha gnàthaichte ann an Duineidin 'n uair a thòisich an obair ghràsmhor so o cheann shé miosan. Is ainneamh iad a chreideas ann an *aithbhreith* a chuireas a' cheisd sin a nis. Is beag umhail ciod i a' bharail a th'

aig *duine air bith* dheth. Tha Dia gun amharus ag oibreachadh ann an cumhachd a shlàinte. Tha ceudan 'us ceudan ann an Duineidin, Glaschu, Dundé, agus àitean eile air feadh na tìre a' tighinn gu aithne bhi aca, 'n am faireachadh, gur i " a' ghairm eifeachdach obair Spioraid Dhé leis am bheil e a' dearbhadh oirnne ar peacaidh agus ar truaighe, a' soillseachadh ar n-inntinn ann an eòlas air Criosd, ag athnuadhachadh ar toile, agus an lorg sin 'g ar deanamh deònach, agus comasach, air Iosa Criosd a dhlùghabhail thugainn, mar a tha e air a thairgseadh gu saor anns an t-soisgeul."

Bha coinnimhean aig Mr. D. L. Moody o Chicago ann an America, le a bhràthair "am fear-ciùil binn," Mr. I. A. Sankey, le mòr choslas soirbheachaidh, ann an Newcastle. Ann an Duinéidin, bha ceithir là deug a dh' ùrnuidh ann roimh làimh, agus an sin bha a' cheud choinneamh aca ann an Queen Street Hall air an 17mh là de Nobhember. O an uair a thòisich iad, dh' fhairich daoine gu'n robh fior chudthrom anns an t-seirbhis uile,—troimh earailean sgriobtuireil, chumhachdach Mhr. Moody, agus troimh chumhachd nan laoidhean a sheinn Mr. Sankey, a chuir an fhìrinn dhathigh air an anam gu geur agus gu buadhach. An ceann ùine aithghearr bha an t-àite ro chumhann, agus ghluaiseadh coinneamh a' mheadhon-latha a dh' ionnsuidh Talla Ard-chléire na h-Eaglais Saoire. Bha anaman air an dùsgadh, agus dh' aidich iad gu'n d' fhuair iad sìth. Gus an là mu dheireadh 's an robh iad ann an Duineidin, dh' fhàs an obair na 's farsuinne agus na 's doimhne mar làn a' chuain. Bha coinnimhean anns gach àite ; agus cia b'e là, no uair, no *aimsir* a bhitheadh ann, bha an tigh làn gus na dorsaibh. Aig aon choinnimh airson dhaoine a mhàin bha corr 'us sé mile cruinn. Dhiubh sin aig coinnimh an déidh na coinnimh eile 's an Talla, bha sé ceud a dh' aidich iad fhéin bhi iarrtuinneach air iad fhéin a thoirt do'n Tighearn.

Le gràdh mòr do Chriosd agus do anamaibh, agus le corp a ghiùlanadh saothar mar shaighdear, bha Mr. Moody gniomhach cho fad 's a leigeadh ùine dha. Le faicill an aghaidh gluasaid nadurraich, no faireachaidh a mhàin, agus gach ni nach 'eil a réir Focail Dhé, le simplidheachd Abstoil, agus le cumhachd, tha e a' sparradh air daoinibh mar bheannachd mòr, a bhi 'gabhail ri Slànuidhear a nis, agus an cionta mòr a tha ann am bhi 'g a dhiùltadh. Tha am focal beò agus cumhachdach. Tha mòran air an lotadh agus moran air an leigheas. Tha am beartach agus am bochd, luchd-lagha, lighichean, saighdearan, ceannaichean, foghlumaiche,—misgearan agus luchd-toibheim, cinn-fheadhna pheacach,—agus eadhon clann bheag, —á gach seòrsa, ag aideachadh a bhi 'g an ceangal fhéin ri Criosd, agus tha mòran dhiubh sin gun nàire orra seasamh suas anns na coinnimhean, agus aideachadh na rinn Dia airson an anaman. Faodaidh daoine a bhi amharusach mar a bha iad air là na Cuingeis. Ach "air an toradh aithnichear iad."

Gu cinnteach, Tha "Iosa o Nasaret a' dol seachad." Tha cumhachd a réir coslais air cridheachaibh dhaoine. Thachair Oifigeach diadhaidh an Duinéidin, 'us e a' coiseachd o cheann gu ceann Sraid a' Phrionnsa, air dha dheug a ghillean oga, aon an déigh a' chéile, coigrich dhasan, agus labhair e focal caoimhneil mu'n anam riu uile. Thug iad uile *buidheachas dha*. Rach far an àill leat, cluinnidh tu sluagh a' labhairt mu shlàinte, agus cha-n ioghnadh sin le neach air bith. Air uairibh thig daoine a dh' ionnsuidh nan coinnimhean, gun fhios carson, ach mar a thubhairt aon neach, "gu robh Dia ag oibreachadh ann, a réir coslais." Thubhairt e nach *b'urrainn e seachnadh* tighinn, agus gu'n robh e *a' feitheamh 's an tigh-osda gus an tigeadh an uair*. Co uaith tha so uile? Cha-n urrainn e bhi gur e obair dhaoine a th' ann. O thoiseach gu crich, tha sinn a' meas gur e th' ann *freagradh do ùrnuidh a'*

*chreidimh.* An deigh Chriosd agus a shlàinte. is e an fhìrinn mhòr a th' air a sparradh air daoinibh leis na coigrich ionmhuinn ud, CUMHACHD NA H-URNUIDH,—"Am bheil *ni air bith* ro chruaidh do'n Tighearn?"

Cha mhòr ni a nochdas cho domhainn 'us cho fior 's a tha an obair uile na 's cinntiche na ni na h-ùrnuidhean a th' air an iarraidh gach là agus am buidheachas a th' air a thabhairt airson bheannachdan a shealbhaicheadh. Tha tuilleadh mòr 'us mìle dhiubh gach seachduin. Seallamh beagan de na h-iarrtusan airson ùrnuidh a tha air an cur a stigh aig coinnimhean Thalla na h-Ardchléire:—

"Urnuidh airson mic chaillte, air nach cualas sgeul o cheann fhichead bliadhna."

"Urnuidh air iarraidh le dithis nigheanan òga a dh' fhairich cumhachd an fhocail airson banachompanach 's a sgoile, gu'm bitheadh i air a faotainn leis-san."

"Airson da fhoghlumaiche dheug ann an sgoile nan lighichean 's an oilthigh, a rùnaich iad fhéin a thabhairt do chraobhsgaoileadh an t-soisgeil mar lighichean."

"Airson teaghlach a chaill an Athair, gu'm faigheadh iad Iosa, agus gu'm bitheadh Dia o so a mach 'n a athair aca."

"Airson aon mhic a mhàthar, agus ise 'n a bantraich.

"Airson ministeir ann an trioblaid mhòir inntinn."

"Airson dilleachdain, foghlumaiche an Sasunn."

Sgriobhta ann an sgriobhadh leinibh, agus air a chur sios gu tric, "Deanaibh ùrnuidh airson mo bhrathar bhige."

"Tha maighistir-sgoile a sguir dh' a dhreuchd a' toirt tainge airson aireimh d' a sheann sgoileirean air am bheil coslas bhi air an iompachadh."

"Tha baintighearn ag iarraidh taing' a thoirt air son cuignear chloinne a fhuair beannachadh mòr anns na coinnimhean so."

"Deanaibh ùrnuidh airson misgeir mhòir." (Cha-n 'eil ni mu'm bheil ùrnuidh air iarraidh na 's trice, na teaghlaichean agus cridheachan a tha 'faotainn claoidh leis an deoch làidir.)

"Thugaibh taing airson foghlumaiche 's an oilthigh, a thug a chridhe do Iosa."

"Deanaibh ùrnuidh airson nighinn bhige, da bhliadhna dheug a dh' aois, an neach mu dheireadh de'n teaghlach a tha gun iompachadh."

Tha mòran ri fhoghlum o na h-iarrtusaibh ud airson ùrnuidh 'us brethbuidheachais. Bha so air a thoirt stigh aig a choinnimh meadhon-latha an Duinéidin:—

"Tha buidheachas air iarraidh a thoirt le neach a tha 'teagasg ann an Sgoil-Shàbaid, air son iompachadh nan seachd sgoileirean aice, iad uile fo dha bhliadhna dh' ug a dh' aois,—ni a thachair o fhuair i fhéin gràs iompachaidh o cheann sé seachduinean."

Gun a bhi ach fad sé seachduinean ann an Criosd, agus seachdnar anaman mar tha 'n a crùn.

Mu'n d' fhàg Mr. Moody 'us Mr. Sankey Duineidin gu dol a Dhundé, bha coinneamh airson mhuinntir oige a thugadh chum Chriosd ann an Talla na h-Ardchleire air feasgair Dhe-h-aoine, an 16mh là de mhios Ianuaraidh. Air an aideachadh fhéin bha corr 'us *aon cheud deug* a làthair, agus bha fios air gu'n robh mòran eile a thug fianuis air gu'n d'thainig atharrachadh nan gràs orra. Tha an cruinneachadh a stigh fhathasd dol air adhart gun dad de ghluasad faicsinneach bhi air an t-sluagh.

Tha obair bheannaichte ann am measg na h-òige. Is iomadh teaghlach aideachail a tha a' deanamh aoibhneis os cionn toradh iomadh bliadhna de theagasg agus de dh' ùrnuidh—os cionn dithis, triuir, ceathrar, agus *cuignear* 'n an tigh a fhuair am beannachd. B' urrainn sinn, nam faodadh sinn, nithean innseadh mu chreidimh agus ghràdh na muinntir òige sin a ghluaiseadh na h-uile cridhe. Thubhairt gille beag an là roimhe, 'us e a' tionail bhearnach aig Lite, "Oh, 'n am b'urrainn sinne leantuinn ri Carraig nan Al cho teann 's a leanas a' bhearnach so ris a' charraig-sa!" Is aithne dhuinn sgoilean far an robh deich, fichead, deich thar fhichead, dafhichead, *da fhichead 's a deich* de na sgoileirean, mar a tha an toradh 'toirt fianuis, air an toirt a dh' ionnsuidh Chriosd, agus tha a' mhòr chuid diubh sin air an lionadh le solus, le gràdh, agus le aoibhneas. Tha ceud diubh 'n an cloinn eadar seachd 's a h-ochd bliadhna dh' aois.

Tha cuid ann an uair a leughas iad mu na nithibh iongantach so a dh'

fhaodas mar Rhoda, a bhi troimh aoibhneas gun chomas an creidsinn. Ach is urrainn iomadh fianuis, a thionail do Dhuinéidin 'us Ghlascho o iomadh àite an Alba, teisteas a thoirt nach deachaidh "a' leth innseadh." Cha dubhairt sinn focal mu'n "oidhche-caithris" an Duinéidin, n' uair a chaith an cothional mòr ud na h-uairean mu dheireadh de'n seana bhliadhna, agus na ceud mhionaidean de'n bhliadhna ùir ann an ùrnuidh shàmhaich: no mu choinnimhean airson dhaoine òga, 'us bhoirionnach òga, airson fhoghlumaiche, airson mhàthraichean, airson luchd-teagaisg Sgoilean-Shàbaid; no an là comharraichte 's an robh coinneamh fad an latha ann air De-ceudaine an 14mh là de mhios Ianuaraidh, 's an robh mòran mhinistearan agus a mhuinntir eile o na h-uile oisinn de 'n tìr.

Ann an Dundé, far an robh Mr. Moody agus Mr. Sankey o an 21mh là de mhios Ianuaraidh gus an 7mh là dhe Februaraidh, bha an saothair 'n a mheadhon beatha 'us beannachd do mhòran; agus ann an Glascho far an robh a' cheud choinneamh air an 8mh la dhe Februaraidh thug iomadh ministear agus neach eile fianuis nach "facadh e riamh mar so ann an Israel." An deigh cruinneachaidh mhoir ann an aon caglais, dh' fhan ceud agus a h-aon de dhaoinibh òga ealanta, saothrachail, de luchd-marsantachd Ghlascho chum bruidheann a dheanamh mu'n anamaibh. Tha an obair 'dol air adhart an sin le cumhachd.

Mar tha, tha iomradh o iomadh àite air feadh na tìre gu'm bheil coslas air beannachd a bhi 'tighinn,—o chuid gu'n d' thainig e. Tha ùrnuidh agus earbsa air an dùsgadh. Is comharradh maith air an obair so gu'm bheil a thoiseach gu'n cheangal aige ri meadhonan àraidh 's am bith. Is ann a tha e mar gu'm bitheadh am beannachadh a bha air iarraidh "sgìth dhe bhi fuireach air ais." Tha e nis mar an driùchd "nach fuirich ri daoinibh, 'us nach feith ri cloinn nan daoine." Gun amharus tha Dia *a' feitheamh* chum beannachadh *ma dh'iarras sinn a mhàin.* (Luc. xi. 13; Isa. xliv. 3, 4; Isa. xli. 17, 18.)

Ciod e, faodar fhoighneachd, a 's ciall do 'n "bheannachd," a bheannaicheas mar sud iadsan a dh' iarras e? Is e cumhachd an Spioraid Naoimh air an anam. Am bheil thu a' creidsinn ann am *iompachadh* mar ni fior? An aithne dhuit e 'n ad fhaireachadh féin, agus am bheil na nithean so 'g ad lìonadh le aoibhneas? No, an ann tha agad 'n uair a leughas tu so iarrtus air coire fhaighinn da? Am bu mhaith leat 'n am b'urrainn thu smuaineachadh nach robh e fior, o'n is e do bharail, ma 's e so iompachadh, gur obair e do' m bheil thu 'n ad choigreach?

A cho-pheacaich ionmhuinn, an d' fhuair an teachdaireachd so thu *ann an Criosd,*—no *ann ad pheacaidhean? Am bheil a' bheatha mhaireannach agad?* "Tha sinne 'guidhe oirbh, as uchd Chriosd bithibh réidh ri Dia." Is ni cudthromach bhi beo air' leithid a là. Cia truagh, an uair a tha miltean timchioll oirnn air an tearnadh, 'n am b'e so mu dheireadh glaodh a' bhàis againn,—"Tha am foghar air dol seachad, tha an samhradh thairis, ach cha-n 'eil sinne air ar saoradh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH 1874.

## AN DOIMHNE MHOR EADARRA.



FHRITHEAL Ealasaid D—— da bhliadhna dheug cruinneachadh òigridh chum eòlas fhaotainn air a Bhiobull, ann an Dunéidin. Mar shearbhanta air an robh mòr mheas, b' fhad a nochd i le caitheamh-beatha stuaim, caithriseach, gu 'm bu leanabh le Dia i. Le focal Chriosd a' gabhail còmhnuidh innte gu saoibhir, agus trid neartachaidh an Spioraid Naoimh gus a' chrìch, bha leabaidh-bàis shamhach, shocrach aice. O cheann dà bhliadhna, air la breagha, grianach, chuidich sinn gu a duslach a thiodhlacadh ann an cladh Inbhear-eisge, dlù do Mhusselburgh, aig am bheil a dhealbh air ceann na duilleig so.

O an àm 's an d' iompaicheadh i, bha Ealasaid iarrtuinneach air teàrnadh a luchd-dàimh agus a companach. Bha piuthar aice gu h-àraidh a bha 'n a searbhanta mar a bha i fhéin, faisg air Dunéidin, airson nach do sguir i de ghuidhe agus de chaithris. Is minig a labhair i rithe m' a h-anam. Ma thainig bacadh air C—— o thighinn a dh' ionnsuidh a' chruinneachaidh ud, sgriobhadh i d' a h-ionnsuidh mu 'n leasan, agus thug i gach oidheirp air maith a

dheanamh dh' i. Thoilich e Dia a' phiuthar ud a dhùsgadh agus a toirt gu Criosd. 'N uair a rainig i air sìth 's a chreidimh, bha C—— ro shona. Rinn Ealasaid gairdeachas os a ceann, ach b' ann le eagal. Aon la de na bh' ann, chuir i crioman paipeir 'n a laimh **air** a bheil na briathran a leanas sgriobhta :—

" *Tha mise 'n am fhianuis gur e so dhuitse àm a' cheud ghràidh. Nar leigeadh gu 'm bi agam a chaoidh a bhi 'toirt fianuis 'n ad aghaidh gu 'n do thréig thu do cheud ghràdh.*"

Mu dha bhliadhna roimhe bàs Ealasaid, bha leasan aig a' mhuinntir òig aon oidhche Shàbaid mu an duine shaoibhir agus Lasarus. Labhair am fear-teagaisg mu 'n "doimhne mhòir" a bha eadar a' mhuinntir a theàrnadh, agus an dream a chaidh a dhìth, agus thubhairt e gun robh doimhne ceart cho *cinnteach agus cho mòr* anns a' bheatha so, eadhon *a nis*, eadar an t-anam ann an Criosd agus an t-anam a mach as, ged nach robh an "doimhne mhòr" fhathasd air a daighneachadh. Thug e an sin dhoibh mar leasan an fhìrinn ud a dhearbhadh as na Sgriobtuiribh. Dh' fheumadh iad earrainnean a thoirt leo, ag innseadh mu *dha thaobh na doimhne*, fo na tri cinn so :—1. An "doimhne mhòr"—*'s an t-saoghal so.* 2. Ciamar dh' aithnicheas mi co an taobh dhi air am bheil mi? 3. An "doimhne mhòr," *air a daighneachadh —'s a bhithbhuantachd.*

Air a' cheud Sàbaid an deigh do Ealasaid bhi air a tiodhlacadh, leugh am fear-teagaisg do 'n mhuinntir òig an leasan a sgriobh i dà bhliadhna roimhe sin. Bha e dhoibhsan mar ghuth o an t-saoghal shiorruidh. Fhirleughaidh! gun deanadh an Spiorad mar sin dhuitse e. Bha e mar a leanas :—

## An "doimhne mhòr" eadarra 's an t-saoghal so.

| *An aon taobh.* | *An taobh eile.* |
|---|---|
| 1 Pead. ii. 10.—Nach robh uaireigin 'n 'ur sluagh. | Ach a nis is sibh sluagh Dhé. |
| Dream nach d' fhuair tròcair. | Ach a nis tha air faotainn tròcair. |
| Eoin xiv. 17.—Spiorad na firinn; neach nach urrainn an saoghal a ghabhail do bhrìgh nach 'eil e 'g a fhaicinn, agus nach aithne dha e. | Ach is aithne dhùibhse e, oir tha e 'fantuinn maille ribh, agus bithidh e annaibh. |
| 2 Cor. iv. 4.—Anns an do dhall dia an t-saoghail so inntinn na dream nach 'eil 'n an creidmhich, air eagal gun dealraicheadh orra solus soisgeil ghlormhoir Chriosd, neach is e iomhaidh Dhé. | Earr. 6.—Oir is e Dia a thubhairt ris an t-solus soillseachadh a dorchadas a dhealraich ann ar cridheachaibhne, a thoirt scluis eòlais glòire Dhé ann an gnùis Iosa Criosd. |
| Eph. iv. 18.—Aig am bheil an tuigse air a dorchachadh, air dhoibh bhi 'n an coimhich do bheatha Dhé, thaobh an aineolais a tha annta troimh chruas an cridhe. | Caib. v. 8.—Oir bha sibh uaireigin 'n 'ur dorchadas ach a nis tha sibh 'n 'ur solus 's an Tighearn; gluaisibh mar chloinn an t-soluis. |
| Salm. cxix. 155.—Is fad slàinte o dhroch dhaoinibh; oir cha-n iarr iad do reachdan. | Salm. lxxxv. 9.—Gu dearbh tha a shlàinte dlù dhoibhsan do 'n eagal e; chum gun còmhnuich glòir 'n ar tìr. |

## Ciamar a dh' aithnicheas mi co an taobh air am bheil mi?

| | |
|---|---|
| Rom. viii. 13.—Oir ma chaitheas sibh 'ur beatha réir na feòla gheibh sibh bàs. | Ach ma mharbhas sibh troimh an Spiorad gniomharan na colla, bithidh sibh beò. |
| Eoin iii. 20.—Oir gach neach a tha 'deanamh uilc tha e' toirt fuath do 'n t-solus, agus cha-n 'eil e 'teachd chum an t-soluis, air eagal gum bitheadh 'oibre air an cronachadh. | Earr. 21.—Ach an ti a ni an fhìrinn, thig e chum an t-soluis chum gum bi 'oibre follaiseach gur ann 'an Dia a rinneadh iad. |
| Eoin xv. 19.—Nam b' ann de 'n t-saoghal sibh, ghradhaicheadh an saoghal a chuid féin. | Ach do bhrigh nach ann de 'n t-saoghal sibh, uime sin tha fuath aig an t-saoghal dhuibh. |

## An "doimhne mhòr" daighnichte 's an t-siorruidheachd.

| | |
|---|---|
| Mat. xxv. 41.—Imichibh uam a shluagh malluichte dh' ionnsuidh an teine shiorruidh, a dh' ulluicheadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh. | Earr. 34.—Thigibh a dhaoine beannuichte m' Athar-sa, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a th' air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain. |

Earr. 46.—Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh.

Ach na fireanan chum na beatha maireannaich.

Taisb. xxii. 11.—An ti a ni eucoir, deanadh e eucoir a ghnàth; agus an ti a tha salach bitheadh e salach a ghnàth.

Agus an ti a tha 'n a fhìrean, bitheadh e 'n a fhìrean a ghnàth.

Marc. ix. 44.—Far nach bàsaich an cnuimh agus nach teid an teine as.

Taisb. xiv. 13.—Agus chuala mi guth o neamh ag radh rium, Sgriobh, is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearn o so a mach; Seadh, tha an Spiorad ag radh, chum gu faigh iad fois o 'n saothair.

Bha sùil aig a' chomhsamhlachd mu 'n duine shaoibhir agus Lasarus, cha-n ann ri cor an duine *'s a' bheatha so*, ach *anns a' bhithbhuantachd.* 'N uair a ghlaodh an duine saoibhir ann an amhghar, bha doimhne mhòr eadar e fhéin 'us Lasarus. Ach mar a tha air a dheanamh ro shoilleir anns a' cheud chuibhrionn de na h-earrainnean a chaidh roimhe so, bha *doimhne mhòr* eadarra *mu 'n* do bhàsaich iad cho cinnteach 's a bha *an déigh* am bàis. Chaith a' h-aon diubh a bheatha a réir na feòla, am fear eile 'réir an Spioraid. Bha an dara fear 'n a dhuine an t-saoghail, aig an robh a chuibhrionn 's a' bheatha so; mheas am fear eile na h-uile ni 'n a bhuannachd chum gun coisneadh e Criosd. O, fhir-leughaidh! nach 'eil doimhne cho cinnteach an diugh eadar an dream a *th' ann an Criosd* agus an dream *a tha 'n am peacaidhean?* Agus cia uamhasach an t-eadar-dhealachadh!

Agus, cuimhnich, Fhir-leughaidh, gur gnothuch so a bhuineas *do 'n aimsir a th' ann.* Tha thu *air an uair*, air an aon taobh no air an taobh eile. Ma their sinn riut, am bheil thu air do theàrnadh? am bheil thu a' freagradh, cha-n 'eil fhios agam. Fhir-leughaidh! am *bu mhaith leat* fios a bhi agad, no 'n ann tha thu dìreach a' cur na ceisde uait gu feallsa? no an ann tha dòchas agad gu bheil àite ann duit eadar staid teàrnaidh agus staid sgrios? gun a bhi air do cheangal aon chuid ri naomhachd, no ris a' bhàs? A cho-pheacaich, am bheil 'leithid sud de ni ann 'us duine bhi sàbhailt agus a bhi caillte comhluath? marbh 'us beò? maitheanas agus dìteadh le chéile aige? Cha dean e an gnothuch. Nach 'eil a' choguis ag ràdh nach dean e an gnothuch? Gun amharus tha thu a' beathachadh air luath, agus chuir cridhe meallta as an rathad thu. Gun amharus tha breug agad 'n ad laimh dheis. Gun amharus tha thu de 'n àireamh a tha air "socrachadh air an deasganaibh," a tha ag ràdh 'n an cridhe, "Cha dean an Tighearn aon chuid maith no olc," Seph. i. 12.

Fhir-leughaidh! leig leinn an ni so a chuir dhathigh ort mar cheisd. Tha doimhne mhòr, eadhon a nis, eadar an dream a tha fo fheirg, agus an dream a tha air an teàrnadh, eadar a' mhuinntir a rugadh o 'n fheòil, agus an dream a tha air am breth o 'n Spiorad, eadar an dream do nach do mhaitheadh aon pheacadh, agus an dream a fhuair saorsa trid fola Chriosd, eadhon maitheanas am peacaidhean. *Co an taobh de 'n t-slochd ud*, air am bheil thusa 'n ad sheasamh?

Faodaidh tu ràdh gu bheil thu cho maith ris na coimhearsnaich, agus theagamh gur fior e. Faodaidh tu bhi gun pheacadh follaiseach. Faodaidh e bhi nach fhacadh tu air mhisg, 'us nach cualadh mionnan agad, 'us nach d' fhuaradh tu mi-onorach, no ag ràdh na bréige. Faodaidh sin a bhi fior. Ach cha-n i sin a' cheisd. Is i a' cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh?*

Faodaidh tu bhi 'n ad mhac no 'n ad nighean dleasdanach, 'n ad fhear pòsda, no 'n ad bhean-phosda, 'n ad athair no 'n ad mhàthair chaoimhneil. Faodaidh tu bhi ri mholadh anns gach dàimh. Ach cha-n i sin a' cheisd. Is i a' cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis?*

Faodaidh tu bhi 'feitheamh air meadhonaibh nan gràs; 'bhi cuimhneach air a choinnimh-ùrnuidh. Faod-

aidh tu 'bhi 'suidhe aig bòrd an Tighearna—faodaidh am minisdear bhi toilichte leat, agus gabhail riut gu suilbheara: faodaidh tu d' inntinn 'bhi fo chùram seachduin roimh 'n chomunachadh, agus seachduin 'n a dheidh; faodaidh aoradh teaghlaich bhi agad, agus do chlann 'us do sheirbhisich 'bhi air an ceasnachadh, ma tha iad agad. Ach cha-n iad so a' cheisd. Is i a' cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh ?*

Faodaidh tu bhi neo-lochdach 'n ad chaitheamh-beatha. Faodaidh tu 'd airgiod a thoirt do aobhar an Tighearna. Faodaidh tu maith dhaoine eile iarraidh. Faodaidh Sgoile-Shàbaid a bhi agad, agus mòr mheas a bhi ort aig na sgoilearaibh. Faodaidh tu leabhraichean maith a chraobhsgaoileadh, agus bhi air do mheas 'n ad Chriosduidh mòr. Ach cha-n iad siu a' cheisd. Is i a' cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh ?*

Aon uair eile. Faodaidh bhi gun 'd fhairich thu do chionta mar pheacach. Faodaidh bhi gun d' thainig atharrachadh mòr ort. Faodaidh bhi gun do "chriothnuich" thu, agus gun do thòisich thu air mòran nithean. Ghuil thu, theagamh, seadh, *ghuil thu* airson do pheacaidhean ; tha thu 'leughadh a Bhiobuill, 's ag ùrnuidh, agus *bu mhaith leat* bhi air do theàrnadh. Ach cha-n i so a' cheisd. Is i a' cheisd, *co an taobh de 'n doimhne mhòir air am bheil thu 'n ad sheasamh ?*

**A** cho-pheacaich ionmhuinn, na meas a' cheisd 'n a ràdh cruaidh. Ma tha thu fìrinneach, gheibhear taingeil thu air a son. Faodaidh tu *bhi* mar a chaidh ràdh,—a *deanamh* sud uile, agus gidheadh ni diomhair bhi eadar thu fhéin agus do Dhia—nach tug thu riamh do *chridhe* dha. Aon uair eile, tha sinn a' foighneachd le mòr dhùrachd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu 'n ad sheasamh ?*

Am bheil thu a' foighneachd, "Ma tha mi fhathasd an taobh a mach de Chriosd, am bheil mo staid ionnan agus staid an duine shaoibhir anns a chosmhalachd?" Cha-n 'eil. Tha doimhne mhòr eadar thu agus fior leanabh Dhé cho mór 's a bha eadar an duine saoibhir agus Lasarus 's an t-siorruidheachd. Tha an doimhne mhòr an sin. Ach gu ma beannaichte gun robh Dia, cha-n eil i *daighnichte.* Faodar dol thairis oirre, faodaidh *tusa* dol thairis oirre nis. Am bheil thu 'farraid, "Ciamar theid mi o thaobh nan caillte gu taobh nan teàruinte?" Cluinn, A cho-pheacaich, guth an t-Slanuidhir a glaodhaich fhathasd, "Is mise an t-slighe, an fhìrinn, agus a' bheatha" (Eoin xiv. 6).

Fhir-leughaidh! thainig rabhadh eile thugad. Chunnaic thu bliadhna de laimh dheis àn Tighearna. Thòisich miltean air a' bhliadhna so air dol thar an doimhne, 's na h-uile cearnaidh de 'n rioghachd,—a' dol seachad o bhàs gu beatha—o pheacadh gu Criosd—o dhorchadas nan caillte, gu beatha agus sìth nan tearuinte. Cha-n fhad gus am bi an doimhne mhòr *a th' ann,* 'n a doimhne shiorruidh *daighnichte gu bràth.* Is beannaichte iadsan, agus nach gabh thusa am beannachd? a chaidh thairis —a fhuair aisig a steach do rioghachd mhic ionmhuinn Dhé.

"Mar choigrich creidmheach gluaisear nis,
Gairmear dhathigh sinn le Criosd."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH 1874.

## "AM BHEIL GRADH AGAD DHOMHSA?"



THAINIG MAC AN DUINE chum tearnadh. Is e gràdh a thug a nuas e chum an t-saoghail so, agus is e gràdh a thug a dh' ionnsuidh a' chroinn-cheusaidh e, a' giùlan ar n-euceartan. Cha b'urrainn sinn bhi air ar tearnadh, mur bitheadh ar peacaidhean air an giùlan le neach a ghiùlaineadh air falbh iad uile, agus a b' urrainn tearnadh "gu h-iomlan;" agus cha-n 'eil aon ni a rùnaicheadh a leithid so ach gràdh Dhé.

Ghràdhaich e sinn, agus dh' fhàg e neamh air ar son. Ghràdhaich e sinn, agus rinneadh e' na fheoil air ar son. Ghràdhaich e sinn, agus dh' fhuiling e am bàs air ar son. Bha e 'n a ghràdh o thoiseach gu deireadh, — gràdh dhoibhsan nach do ghràdhaich e; gràdh dhoibhsan nach do thoill gràdh; gràdh a rùnaich tearnadh, cia b'e cho duilich 's a bhitheadh e, cia b'e cho mòr 's a bhitheadh an costus.

Ghràdhaich e sinn gu saor, agus cha-n 'eil e ag iarraidh prìs air a ghràdh. Gun teagamh cha cheannaich ni air bith gràdh, oir an gràdh a cheannaichear cha-n urrainn e bhi fior. Tha am

fior ghràdh a' gràdhachadh mu'n iarrar e, agus gun sùil ri duais. Is ann mar sin a bha gràdh an neach sin a rinneadh bochd air ar sonne ged a bha e saoibhir, chum agus troimh a bhochdainn-sa gu'm bitheadh sinn air ar deanamh saoibhir. Is e sin gràdh an neach a tha ag iarraidh air a' pheacach a thighinn d'a ionnsuidh-se chum bhi air a thearnadh, a tha ag iarraidh air a' mhuinntir sgìth a thighinn chum fois fhaighinn do'n anamaibh.

Ach, ged a tha a ghràdh saor, is maith leis gràdh fhaighinn air ais. Tha e ag iarraidh ar gràdh, agus bhàsaich e chum a chosnadh. Ghràdhaich e sinn chum gu'n gràdhaicheadh sinn e. "Tha sinn a' toirt graidh dhasan o 'n ghràdhaich esan sinn air tùs." Tha e 'g ar tarruing le a ghràdh, agus le a ghràdh tha e a' labhairt ri'r cridhcachan —cridheachan a tha 'réir nàduir cho fuair ris an eigh, 'us cho chruaidh ri iaruinn.

Tha leòr leis mar bi ar gràdh aige. Cha lion ni eile 'àite. Cha-n urrainn e bhi a dh' easbhuidh air. Ged a tha saoibhreas neimh aige, tha e 'g a fhaicinn féin bochd as 'eugmhais. Oh, ciod e am meas a th' aige air gràdh dhaoine! Air an aobhar sin tha e a' cur na ceisd, "Am bheil gradh agad dhomhsa?"

Tha e fhéin gu neo-chriochnach ionmhuinn. Am bheil gràdh agad dha air a sgàth fhéin? "Is e an ceud neach am measg deich mhìle, agus gu léir ionmhuinn." An urrainn thu do ghràdh a thoirt do chuspair eile? An urrainn thu gràdh na 's mò a thoirt do 'n fhéin no do Chriosd? An urrainn thu gràdh na 's mò a thoirt do 'n t-saoghal no do Aonghin Mhic Dhé?

Smuainich air na rinn e, agus foghluim gràdh a thoirt da. Cuimhnich air na dh' fhuiling e, agus gabh nàire à 'd fhuachd. Thug e e fhéin air ar sonne! Ghiùlain e nàire 'us bròn air ar son! Chaidh e do 'n chrann-cheusaidh air ar son! Thug e a bheatha air son ar beatha! Ciod e na fiachan nach 'eil oirnne dha?

Tha fear-sgriobhaidh a America ag innseadh mu bhuidheachas duine do dhuine. Chaidh 'innseadh dha le *mate* soithich 's an robh e 'dol thar a chuan do America. Bha an fhairge garbh, ach bha a' ghealach soilleir. Chaidh an caiptean a chodal, agus bha am *mate* air chaithris, 'n uair a chualadh guth, "Tha duine thairis." Bha an fhairge cho mòr, agus an cunnart a leithid, gu'm b'eagal leis a' *mhate* na daoine chur a mach le bàta. Thairg e dhol ann e fhéin na 'n rachadh dithis leis. Thainig an dithis air adhart agus chuircadh am bàta mach air fairge uamhasaich far an robh an dòchas gu'n tilleadh iad a rìs ro bheag. Thog tonn mòr suas iad, agus chunnaic iad an duine a' snamh air tonn eile beagan asdair uatha. Ghlaodh e, agus fhreagair iad, "Tighinn." Sios a chaidh iad 's a chlais agus chaill iad sealladh air. Cha chluinneadh iad ach fuaim nan tonn. Dh' eirich iad a ris, chunnaic iad e, agus chuala iad a ghuth na b' fhaisge. Dh' eigh iad ris gu a mhisneachadh agus dh' iomair iad gu cruaidh. Mar a chaidh iad sios o àm gu h-àm, chaill iad an dòchas; ach gidheadh, an uair a dh' éirich iad rìs, chunnaic iad fhathasd e a' strì am measg nan uisgeachan. Bha iad 'tighinn na 's fhaisge air. Bha an uair fad aca, agus an cath ri gaoith 'us uisge garbh. Rainig iad an duine direach mar a bha e 'dol fodha. Tharruing iad stigh do 'n bhàta e gun neart air bith. Phill iad a nis do 'n luing. Bha an t-asdair mòr, agus an fhairge garbh, bha a' ghaoth 'n an aghaidh, air achd agus gu'm feumadh iad bhi ro chùramach 'n an iomradh. Ach rainig iad sàbhailt agus tharruingeadh suas iad. Bha iad uile sàruichte, ach cha robh comas bruidhne no coiseachd aig an duine a shaor iad. Ach bha làn fhios aige air mar a bha, agus air a chunnart o 'n do shaoradh e. "Rinn e greim air ar cosan," ars' am *mate*, "agus thòisich e air am pogadh. Theich sinn uaithe. Ach chaidh e as ar deigh agus lean e sinn, a' sealltuinn suas air amaibh le gàire no le deuraibh,

agus a rìs a' cur a laimh le caoimhneas air lorg ar cosan fliuch air a chlàr-uachdar, phòg e e le eud 'us blàthas. Cha-n fhac mi a leithid riamh. Is e fear-turuis a bh' ann. Air a' chuid eile de 'n turus nochd e cho mòr 's a bha an coman a chuir sinn air, agus an uair a rainig sinn tìr thug e iomadh cuimhneachain dhuinn."

Is ann mar sin a tha gràdh dhaoine do dhaoinibh air son caoimhneis. Fairichidh cridhe dhuine an uair a tha gràdh aig duine eile dha, agus a nochdas e e le bhi 'cur a bheatha an cunnart air a shon. Is mòr thar sin a bhuineadh ar gràdh-ne bhi dhasan a thainig a nuas a bhi beò 's a bhàsachadh air ar son.

Gidheadh is fearr leinn *an saoghal* na Criosd! Cha d' rinn e ni ach ar mealladh riamh, ach tha gràdh againn dha, agus caithidh sinn ar cridhe air a mhaise. Cha-n 'eil ni aige r'a thoirt duinn ach bròn 'us doilgheas agus mealladh-dochais, gidheadh is fearr leinn e na an neach aig am bheil na h-uile ni r'a thoirt duinn, agus leis am miann bhi' toirt gu fialaidh. Crionaidh e as, gidheadh leanaidh sinn ris mar gu'm maireadh e gu bràth, a' dio-chuimhneachadh an neach aig am bheil a ghràdh siorruidh agus a mhaise gun chrioch.

Agus is fearr leinn *an fhéin* no Criosd! Gidheadh ciod e rinn an fhéin riamh air ar son, no ciod e tha 's an fhéin gu'm bitheadh a leithid de bhuaidh aige? Agus is fearr leinn *am peacadh* no Criosd! Gidheadh cha d' rinn am peacadh riamh sinn ach truagh, tinn, agus buailteach do 'n bhàs. Agus is fearr leinn *toilinntinn* na Criosd! Ach crionaidh i ann an uair. Cha toir i biadh do 'n anam ocrach, no deoch do 'n anam thartmhor.

Is iongantach gu'n tigeadh iad sin eadar sinn agus Criosd! Is duilich gu'n dalladh 'us gu'm mealladh iad sinn air dhoigh 'us nach fhaic 'us nach gràdhaich sinn e!

"Am bheil gràdh agad dhomhsa?" Tha e ag ràdh; agus tha e treibh-dhireach, oir is maith leis do ghràdh fhaighinn, agus cha bhi e toilichte as 'eugmhais. Rinn e do chridhe air a shon féin; rinn e e chum gu'm faigheadh e gràdh uaith; agus tha e ag radh riut, Thoir dhomh do chridhe. Is ann mar gu'n abradh e, oh na'n tugadh tu gràdh dhomh! Is ann mar gu'n iarradh e, Carson nach gradhaich thu mi? An deanadh e cron duit mo gràdhachadh? Am mill e do shonas? An cuireadh e do là fo ghruaim? Nach ann a chuireadh e aoibhneas ort nach robh riamh ort? Nach ann a dheanadh e laithean do bheatha soilleir, agus nach àrdaicheadh e thu gu airde mhoir? Oir is e gràdh a thabhairt agus a shealbhachadh fior shonas na beatha, agus fior chrioch ar bith.

"Am bheil gradh agad dhomhsa?" tha e 'foighneachd; agus tha coir aige air 'fhoighneachd, oir co do 'm buin ar gràdh mar a bhuineas e dhasan? Is urrainn esan a radh, "Cha d' rinn aon neach riamh air do shon na rinn mise air do shon, 'us cha d' fhuiling aon neach na dh' fhuiling mi; nach gràdhaich thu mi? Cha-n 'eil aon neach cho miannach air do chridhe fhaotainn riumsa, 'us cha-n 'eil aon neach ag iarraidh do ghràdh leis an dùrachd leis am bheil mise ag radh, An gràdhaich thu mi?"

Bha iarrtus airson ùrnuidh aon là air a chur stigh aig coinnimh-ùrnuidh a' mheadhoin-latha an Duineidin mar so:—"Guidhibh airson giulain bhige, gu'n ruig e air gràdh na 's mo a thoirt do 'n t-Slànuidhear." Dh' ionnsuich e gràdh a thoirt ann an tomhas; bha an Tighearn ionmhuinn aige; agus dh' iarr e gu'm bitheadh e na 's ionmhuinne.

Mu luach agus annsachd Chriosd tha Samuel Rutherford a' bruidheann gu tric 'n a "Litrichean." Mar sin, tha ag ràdh an aon àite, "Rinn Dia iomadh flùr maiseach; ach is e an aon a 's maisiche uile flaitheanas, agus is e flùr nam flùraichean uile Criosd. Oh, carson nach 'eil sinn ag itealaich suas a dh' ionnsuidh an aoin ion-mhuinn! Mo chreach, gu bheil an

gràdh agus luchd-gràdhachaidh Chriosd cho gann 'n ar measg! Tha gràdh againn do nithibh maiseach, — òr maiseach, tighean maiseach, fearann maiseach, toilinntinn mhaiseach, onoir mhaiseach, agus pearsa mhaiseach,— agus cha-n 'eil sinn a' caitheamh agus a' leaghadh le gràdh Chriosd! Oh, gu'n robh gràdh na 's mo agam! Oh airson na luidheadh eadar mise agus neamh dheth! Oh airson na rachadh timchioll na talmhainn dheth, agus thar neamh, seadh neamh nan neamh, agus deich mile saoghal, gus am faighinn a leigeadh a mach gu léir air Criosd maiseach, maiseach, a mhàin maiseach!" Na 'm faiceadh sinn ach roinn de 'n airidheachd air gràdh a chunnaic an duine so an Criosd, rachadh ar cridhe a mach 'n a dheigh ann an lànachd a' ghràidh.

Dheanadh gràdh do Chriosd sinn gu fior sona. Gun teagamh is ann air *a ghràdh-sa* dhuinne tha ar sìth 'us ar tearuinteachd a socrachadh. Gidheadh tha gràdh dhasan 'n a shonas. Tha a ghràdh-sa dhuinne 'n a aoibhneas; ach tha ar gradh-ne dhasan 'n a aoibhneas cuideachd. Tha sinn sona ann am bhi 'mealltuinn a ghràidh; agus tha sinn sona ann am bhi 'toirt graidh dha. Is e an sonas mòr so a th' ann an Criosd a ghràdhachadh a thug air seann diadhair mòr, Eoin Berridge, a ràdh mar so, "Tha mo chridhe a dannsa ri luaidh 'ainme; is ceol 'n am chluasaibh e, agus aoibhneas do 'm anam. Nach 'eil gràdh agad-sa dha? Tha fhios agam gu bheil; ach ro bheag, mar a th' agam féin. Oh an Dia-duine glormhor ud!"

Is e gràdh do Chriosd a thug air Eoin Neuton gu'n d' thubhairt e 's an laoidh:—

"Cia milis fuaim ainm ghlòrmhoir Ios',
An cluais an neach a chreid!
Saorsa o bhròn, leigheas d'a leòn,
Thug dha, 'us theich a gheilt."

Is e gràdh do Chriosd thug air a bhard Ghearmailteach gu'n do sheinn e leis an luinneig bhòidhich ud, "Gràdh thug mi dhasan th' air a' chrann." Is e so a' cheud rann:—

"Gradh thug mi dhàsan th' air a chrann ud;
Ni eile cha-n 'eil cho ionmhuinn leam;
Bi'eadh e 'n a chuibhrionn dhomhs' gu bràth,
'S nach 'eil cho ionmhuinn ris a th' ann!
Seasaim an so; cia b'e ni dh' eireas,
Soilleir no dorcha bi'eadh an t-àm,
O an fhocal so cha ghluais mi,
Gradh thug mi dhasan 'th 'air a' chrann."

B'e an gràdh ceudna so do Chriosd a gheibhear 's an laoidh a sgriobhadh o cheann tri cheud bliadhna le duine le Dia aig nach aithne dhuinn 'ainm, 's am bheil so mar luinneag:—

"Gràdh dha, gràdh dha thug mi, is fior e,
A dh' aindheoin na their iad, mar a rinn mi 's e ni mi."

Tha e an sin ag radh mar so—

"Co e mo ghràdh? Bheir mi mo sgeul;
An neach a chruthaich ifrionn 'us neamh.
Cheannaich e m' anam le prìs ro mhòr;
Chaidh sleagh 'n a chridhe 'g a reub' 's ga leòn,
Ghabh e an t-amhghar chum mo shaorsa,
Gràdhaicheam e gu saoghal nan saoghal."

Air gach neach a leughas na focail ud tha an Tighearn a 'cur na ceisd. "AM BHEIL GRADH AGAD DHOMHSA?" Is maith leis do ghràdh. An diùlt thu gràdh thoirt da? An goid thu uaith a chuid? An goid thu uait fhéin an ni a dh' fhàgadh sona thu? An diùlt thu do chridhe dhasan nach do dhiùlt a bheatha dhuitse?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1874.

## "CIOD E DO DHOCHAS?"

"Dochas maith troimh ghràs."—2 Tess. ii. 16.



*See page 2.*

Tha "Tha dòchas agam" 'n a cainnt chumanta. Is urrainn na h-uile neach a ràdh, "Tha dòchas agam." Agus cha-n 'eil ni mu'm bheil a' chainnt air a cleachdadh na 's trice na mu'n diadhachd. Is tric a chithear daoine 'cur na saighid air falbh o'n coguis le focail mar sud, "Tha dòchas agam." "Tha dòchas agam gu'm bi a' chùis ceart 's a cheann mu dheireadh."—"Tha dòchas agam gu'n tig atharrachadh orm uaireigin."—"Tha dòchas agam gu'n ruig sinn uile flaitheanas." Ach carson tha an dòchas sin aca? Ciod air am bheil stéidh an dòchais. Ro thric cha-n urrainn iad innseadh. Ro thric cha-n 'eil ann ach leithsgeul airson còmhradh neothaitneach a sheachnadh.

A leughadair, tha mi ag iarraidh uait aire gheur a thoirt do'n a tha an trachd so ag aithris. Am bheil dòchas agad gu'n d' fhuair do pheacadh maitheanas, gu'n deachaidh do chridhe 'athnuadhachadh, agus gu bheil d' anam an sìth ri Dia? Faic ma ta gu bheil do dhòchas "maith" agus "beo," agus 'n a dhòchas "nach nàraich."

Na seachainn rannsachadh geur a dheanamh ort fhéin a thaobh cor d' anama. Ma tha do dhòchas maith cha dean rannsachadh cron dha. Ma tha e olc, tha an uair ann chum aithne fhaotainn air sin, agus chum na 's fearr iarraidh.

Tha cuig comharraidhean air "dòchas maith:"—

1. Is e dòchas maith *dòchas a 's urrainn duine a mhìneachadh.* Ciod e tha an Sgriobtuir ag ràdh? "Bithibh ullamh a ghnàth chum freagradh a thoirt maille ri ceannsachd agus eagal, do gach uile dhuine a dh' iarras oirbh reuson an dòchais a tha annaibh." (1 Pead. iii. 15.)

Ma tha bhur dòchas fallan is éigin gur urrainn sibh cunntas a thoirt as. Is éigin gur urrainn sibh fheuchainn carson agus co am bonn air am bheil dòchas agaibh gu'n teid sibh do fhlaitheanas aig àm bhur bàis. A nis, an urrainn sibh sin a dheanamh? Cha-n 'eil mi ag ràdh gur éigin do neach foghlum agus eòlas mòr a bhi aige chum bhi air a thearnadh; ach tha mi ag ràdh gur éigin do neach fios a bhi aige air *ciod e* a dhòchas agus a bhi comasach air a nàdur innseadh. Cha-n urrainn mise smuaineachadh gu bheil ni aig neach, mur aithne dha dad m'a dheighinn.

2. Is e dòchas maith *dòchas a tha air a tharruing o'n Sgriobtuir.* Ciod e tha Daibhidh ag ràdh? "Tha mo dhòchas ann ad fhocal." "Cuimhnich am focal do 'd oglach as an d' thug thu orm earbsadh."

Ma tha bhur dòchas fallan, bu choir dhuibh bhi comasach air earrainn, no freasdail, no firinn ann am focal Dhé 'aithris mar a fhreumh. Is éigin gu'n tig bhur n-earbsa o ni a thubhairt Dia 's a Bhiobul, agus a ghabhadh agus a chreideadh le 'ur cridhe.

Cha leòr faireachadh ceart bhi ann mu chor ar n-anama. Faodaidh sinn miodal a dheanamh ruinn féin ag ràdh gu bheil gach ni ceart, gu'n teid sinn do fhlaitheanas aig a' bhàs, agus a bhi gun bhonn air bith airson ar dòchais ach mac-meanmhainn a mhàin. "Tha an cridhe cealgach os cionn na h-uile ni." "An neach a dh'earbas as a chridhe fein, is amadan e." Cha dean deagh fhaireachadh gun Sgriobtuir dòchas maith.

Cha leòr deagh bharail dhaoine eile mu chor ar n-anama. Faodaidh daoine eile ràdh ruinn air leabaidh ar bàis, "deagh mhisneach a bhi againn," agus "gun eagal a bhi oirnn." Faodaidh iad a ràdh gu'n do chaith sinn ar là gu stuaim, agus gu'n robh cridhe maith againn, agus nach d'rinn sinn cron do neach air bith, agus gu'n robh daoine ann na bu mhiosa na sinne. Agus faodaidh na cairdean ud gun fhocal de 'n Sgriobtuir a bhi aca, agus a bhi 'g ar beathachadh air puinnsein. Is truagh an luchd solasachaidh iad. Cia b'e an toil maith a dheanamh dhuinn, is e naimhdean ar n-anaman iad.

A leughadair, am bu mhaith leat fallanachd do dhòchais féin a thuigsinn? Iarr 'n ad chridhe airson earrainn, no teagaisg, no firinn á focal Dhé. Bithidh aon dhiubh sud ann air an socraich d'anam, ma's leanabh le Dia thu. An uair a chaidh am fear-teagaisg a dh'amharc air a' mheirleach thruagh air leabaidh-bàis an Lunnun, agus a fhuair e tur aineolach air an fhìrinn e, bha aon ni air an d' rinn e greim agus anns an d' fhuair e sòlas. B'e sin na tha air innseadh mu'n mheirleach air a chrann-cheusaidh, a ghabh aithreachas. "Am bheil" ars' esan, an ath uair a ràinig am fear-teagaisg, "tuilleadh meirlich anns an leabhar sin as an do leugh sibh an dé?" Rinn an t-Innseanach bochd a chual' an soisgeul an toiseach o fhear-teagaisg ri taobh an rathaid, greim air aon fhocal ann an ceud litir Eoin, agus fhuair e sìth ann. B'e am focal an ràdh luachmhor sin, "Glanaidh fuil Iosa Criosd a' Mhic sinn o'n h-uile peacadh." Is ann mar sin a dh'fhairich na h-uile fior Chriosdaidh. Neo-fhoghlumta, iorasail, bochd mar a tha mòran diubh, tha greim aca air ni anns a' Bhiobul, agus tha sin a' toirt dòchais dhoibh.

3. Is e dòchas maith dòchas *a tha*

*'socrachadh a mhàin an Iosa Criosd.* Ciod e' tha Pol ag ràdh ri Timoteus? Tha e ag ràdh gur e Iosa Criosd "ar dòchas." Ciod e tha e ag ràdh ris na Colosianaich? Tha e a' labhairt mu "Chriosd annaibh dòchas na glòire." (1 Tim. i. 1; Col. i. 27.)

Tha an duine aig am bheil dòchas maith a' socrachadh 'earbsa á maitheanas agus glòir a mhealtuinn air eadar-mheadhonarachd Iosa Mic Dhé. Is aithne dha a pheacadh féin. Tha fios aig gu bheil e ciontach, aingidh, caillte 'thaobh nàduir. Ach chi e maitheanas agus sìth ri Dia air an tairgseadh gu saor dha trid creidimh ann an Criosd. Tha e a' gabhail ris an tairgse. Tha e 'g a thilgeadh féin le 'uile pheacaidhean air Iosa agus a' socrachadh air. Iosa agus 'iobairt-réite air a' chrann-cheusaidh,—Iosa agus fhìreantachd.—Iosa agus 'obair chriochnaichte, — Iosa agus 'eadar-ghuidhe eifeachdach.—Is e Iosa, agus Iosa a mhàin bonn dòchais 'anama.

A leughadair, feuch nach meas thu dòchas air bith maith nach 'eil air a steidheachadh air Criosd. Tha na h-uile dòchas eile air a thogail air a ghaineimh. Faodaidh iad sealltuinn gu maith ann an samhradh na slàinte agus an t-soirbheachaidh, ach geillidh iad 'n uair a thig tinneas agus bàs. "Bunait eile cha-n urrainn duine 's am bith a leagadh ach am bunait a leagadh a cheana, eadhon Iosa Criosd." (1 Cor. iii. 11.)

Cha bhunait dòchais gu bheil neach 'n a bhall 's an eaglais. Faodaidh sinn 'bhi ann an ceangal ris an eaglais a 's gloine, gun a bhi air ar ceangal ri Criosd. Cha-n 'eil e 'n a bhonn dòchais gu bheil sinn a' gabhail nan sacramaid. Is truagh gun amharus ar cor mar 'eil tuilleadh na sin againn r 'a ràdh. Is e Criosd féin a mhàin bunait an dòchais mhaith. "An ti a thogas airsan, cha chuirear gu amhluadh e." (1 Pet. ii. 6.) Is e so ni mu 'n do chord uile phobull Dhé o thoiseach an t-saoghail. Be Criosd an dòchas uile. Bha dòchas aca as, agus cha do nàraicheadh iad.

4. Is e dòcnas maith dòchas *air am bheil faireachadh 's an taobh stigh anns a' chridhe.* Ciod e tha Pol ag ràdh? Tha e a' labhairt mu dhòchas "nach nàraich do bhrigh gu bheil gràdh Dhé air a dhoirteadh a mach air ar cridheachaibh." Tha e a' labhairt mu bhi "'deanamh gairdeachais ann an dòchas." (Rom. v. 5; xii. 12.)

Tha faireachadh aig an duine aig am bheil dòchas maith air e bhi aige. Tha faireachadh aige nach 'eil aig daoinibh eile. Tha fhios aige gu bheil earbsa air deagh bhonn aige á nithibh maith ri theachd. Faodaidh eadar-dhealachadh bhi eadar neach 'us neach thaobh an earbsa so. Ann an aon neach tha e mòr 'us laidir; ann an neach eile beag agus lag. Ach anntasan uile aig am bheil dòchas maith tha am faireachadh an tomhas mòr no beag.

An urrainn duine sgìth luidhe sios air a leabaidh gun fhois fhaireachadh aige? An urrainn am fear-turuis paithteach am fàsach Africa uisge òl gun ùrachadh fhaireachadh. Cha-n urrainn mi a chreidsinn. Tha mi a' creidsinn gu'm fairich e ni éigin ann an sud. Agus is i mo bharail nach urrainn duine bhi 'n a fhior Chriosduidh gun *ni eigin* fhaireachadh aige. Cha-n 'eil breith nuadh, maitheanas peacaidh, coguis air a glanadh le fuil Chriosd, àiteachadh an Spioraid naoimh, 'n an nithibh cho beag 's a tha cuid a' meas. An neach do 'n aithne ni air bith mu 'n timchioll fairichidh e iad. Abradh daoine na dh' fhaodas iad mu eud 'us mu theas, tha *faireachadh* 's an diadhachd.

5. 'S an àite mu dheireadh, is e dòchas maith *dòchas a nochdar gu follaiseach 's a chaitheamh-beatha.* Aon uair eile, ciod e their an Sgriobtuir? "Agus gach neach aig am bheil an dòchas so ann, glanaidh se e féin mar a tha esan glan." (Eoin iii. 3.)

An duine aig am bheil dòchas maith nochdaidh e e 'n a uile shlighibh. Bithidh buaidh aige air a bheatha, a nàduir, agus a chleachdadh. Bheir e oidhirp air a bhi naomh, diadhaidh, coguiseach, spioradail. Their e o 'fhaireachadh "Tha mi air mo cheann-

ach le luach, thugaim gloir do Dhia le mo chorp agus mo spiorad a bhuineas da." Leigeam ris gur mi caraid Chriosd le bhi 'coimhead 'aitheantan.

Tha cuid a' dearbhadh orra fhéin gu'n robh iad uaireigin air an gairm 'us air an taghadh le Dia. Tha iad a' meas gu'n robh obair ghràis air a deanamh air an cridhe, agus nach eagal doibh. Agus gidheadh ni iad sin breug, 'us meallaidh iad, agus bheir iad an car á daoinibh! Seadh, gabhaidh iad a' mhisge am folach, agus mi iad peacaidhean air an nàire a bhi 'bruidheann! Agus am bheil dòchas maith aca? Abradh cuid gu bheil, cha chreid mise e.

Tha cuid am beachd gu bheil dòchas maith aca, a chionn 's gur maith leo an soisgeul éisdeachd. Is taitneach leo deagh shearmoin. Theid iad iomadh mìle a dh' éisdeachd ministeir mhaith. Guilidh iad fo 'fhocail. Agus gidheadh theid iad an ceann na h-uile amaideas a th' anns an t-saoghal. Theid iad oidhche an deigh oidhche do'n *opera*, do thigh nan cleasaichean, do'n bhall. Air an t-sàbaid 's e guth Iacoib a th' aca, ach is e làmhan Esau a th' aca air an t-seachduin. Agus am bheil dòchas maith aca sin? Cha-n fhaod mi a ràdh.

A leughadair! leig dhomh nis an ni uile gu léir a cho-chur ri do choguis.

1. Ciod e do dhòchas fhéin mu d'anam? Cha-n 'eil uam fios fhaighinn am bheil thu dol do'n eaglais. Cha-n 'eil uam na 's mò fios fhaighinn am bheil meas agad air an t-soisgeul, agus am bheil thu 'moladh diadhachd a bhi aig daoinibh, agus iad a bhi ag ùrnuidh. Cha fhreagradh sin uile. Cha-n e sin a' cheisd. Is i a' cheisd dhuit, "Ciod e *do* dhòchas mu d'anam *féin?*"

Cha-n fhiù ciod a their do chairdean. Cha-n fhiù ciod a their na coimhearsnaich 's a bhaile no 's a sgìreachd. Cha ghabh Dia cunntas o bhailtibh, sgìreachdaibh, no teaghlaichibh cuideachd. Is éigin do gach neach seasamh air a shon fein.

A leughadair, tha mi guidheadh dhiot smuaineachadh ciod e do dhòchas. Na bi riaraichte le bhi ag ràdh, "Tha dòchas agam—tha dòchas agam—tha dòchas agam," ach seall gu geur ri nàdur do dhòchais, agus r'a bhunait. An e dòchas a th' ann a's urrainn thu mhìneachadh? Am bheil e sgriobtuireil? Am bheil e air a thogail air Criosd? Am bheil faireachadh air anns a' chridhe? Am bheil e a' naomhachadh do chaitheimh-beatha? Cha-n e 'n t'òr a mhàin a gheibhear boillsgeach. Tha dòchas meallta ann. Thoir an aire.

2. Is e dòchas maith ni air am faod duine ruighinn ma's toil leis. Tha e air a thairgseadh mar a chaidh a cheannach gu saor. Faodar fhaighinn gu saor. Cha dean ar peacadh sin do-dheanta.

Ma tha dòchas maith agad *bi eudmhor agus caithriseach os a chionn.* Feuch nach goid Satan uait e car ùine, mar a rinn e air Daibhidh agus Peadar. Feuch nach caill thu e troimh do mhi-sheasmhachd, agus geilleadh do'n t-saoghal. Cum soilleir e le cùram bhi ort gach là a thaobh do ghnè, do smuaintean, agus do bhriathran. Cum fallan e le ùrnuidh bhlàth, dhùrachdaich, agus leanmhuinnich.

Rev. J. C. Ryle.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1874.

## GERALDINE HOOPER.



CHA-N urrainn ni na 's saoibhire bhi ann na beannachd dhuine tha aosmhor agus diadhaidh. Air do Uilleam Jay, am ministear mòr ann am Bath, a bhi aon là 'toirt biadh do na h-eoin 's an lios aige, chunnaic e caileag bheag, laghach, a' sealltuinn ris troimh 'n ghàradh. Bha e an sin mu cheithir fichead bliàdhna dh' aois, agus thug an aon chridhe bhi aca an seann duine agus an nighean bheag cuideachd. Dh' iarr e air an nigheanaig tighinn a stigh, ghabh e mòran tlachd 'n a maise 's na suilbhireachd, labhair e gu caoimhneil rithe, agus an uair a dh' fhalbh i leig e a làmh air a ceann agus bheannaich e i, ag ràdh, "*Gu 'm beannaicheadh an Tighearn thu, a leinibh, agus gu 'n deanadh e beannachd dhiot.*" Bu mhòr leatha na briathran, agus b' àbhaisd dith a rádh an déigh sud, "Dh' fhairich mi car ùine fhad gu'n do bheannaicheadh mi le seann duine naomh le Dia, agus *bha sùil agam ri beannachd* an lorg sin."

B 'e ainm an leinibh Geraldine Hooper agus is iongantach an ni, mu'n d' thàinig a beatha aithghearr gu

crìch, gu'n do theagaisg i Criosd 4000 ùairean, chum tearnadh mhòrain.

Cha-n 'eil sinn a' moladh boirionnaich a bhi a' searmonachadh,—ach cha-n fhaod sinn a ràdh nach do bheannaich Dia e do chuid troimh an neach so. Anns an trachd so, is e a tha uainn *an inntinn* a bh 'aig a bhoirionnach urramach so a chraobhsgaoileadh; oir bhitheadh teagasg dhaoine eile na 's cumhachdaiche agus na 's tarbhaiche 'n an tachaireadh sin.

Rugàdh i aig Paris o phàrantan Shasunnach, air an 30mh là de'n Mhairt, 1841. 'Nuair bha i òg bha i a' gealltuinn a bhi cliùiteach ann an comunn an t-saoghail. Bha buaidhean cuirp 'us inntinn oirre a choisinneas cliù o dhaoinibh an t-saoghail; bha i blàth, suilbhir, geur-fhoclach, làn aoibhneis 'us mhaise, 'n a ban-sgoileir maith, gu maith air dannsa, le guth binn gu seinn. Aig seachd bliadhna deug, tha e air a ràdh gu'n robh i coslach ri boirionnaich òga eile,—le toil mhòir do bhallachan, coinnimhean, tighean-chleasaichean, an opera, 's an fheasgair, agus a caitheamh an latha a' leughadh leabhraichean eutrom', à gairm air cairdean, a' ceannach éididh, agus 'g a sgeudachadh féin.

Ach bha rùn eile aig Dia. Chum e air an aon choinnleir i, ach rinn e an solus nuadh.

Thàinig an t-atharrachudh oirre an lorg bàis na baintighearna a thug an toiseach a stigh do chomunn an t-saoghail i. Bha a cridhe òg air a chlaoidheadh le sud, agus dh' fhàgadh 'n a fhasach e. Bha Dia a' deanamh àite dha fhéin an sin. Chaill na toilinntinnean a bh' aice roimhe am blas, agus cha robh tlachd aice anns an t-saoghal. Rùnaich i bhi diadhaidh, agus thòisich i, coltach ri cuid eile, air i fhéin a dheanamh 'n a Ban-chriosduidh. Bha an rùn gu maith, ach cha b' fheairrd i an dòigh a ghabh i gu a choimhlionadh an toiseach. Thòisich i air a Bhiobull a leughadh agus air ùrnuidh, agus "is tric a dh' eireadh i aig tri uairean 's a mhaduinn 's a gheamhradh, a' meas gu'n coisinneadh urnuidhean air an deanamh 's an lios am measg a leithid a chruachais, flaitheanas dhi gun amharus."

Mheudaich trioblaid a h-inntinn; luidh dorchadas air a h-anam. Cha d'rinn a h-oidheirpean air i fhéin a dheanamh fireanta am fiannis Dhé ach uallach a' pheacaidh na's truime air a coguis.

Mu dheireadh, air Sàbaid comunnachaidh, 's an eaglais, thainig solus agus sìth. A labhairt 'm a timchioll féin, tha i ag ràdh ; "Le dùrachd mhòr dh'éisd i airson an stéidh-theagaisg. Thugadh a mach i, '*Tha am fear so a'gabhail pheacach d'a ionnsuidh.*'" O, an naigheachd aoibhneach! An robh e fior? Dh' fhaodadh ise tighinn ma ta. An robh e fior? Dh' fhaodadh ise bhi air a teàrnadh ma ta. *An robh e fior?* Ghabhadh Dia rithe-se. Cha chual' i tuilleadh; cha robh tuilleadh uaithe. Dh' fhalbh an t-uallach, theich an dorchadas, lionadh a cridhe, agus fhuair i sìth.

B'e aoibhneas an Tighearna nis a neart, agus thòisich i air a chleachdadh. Chaidh i air an t-seachduin sin a choimhead seann duine truagh 's a bhaile, bha faisg air a' bhàs. An uair a thainig i dlù dha, thubhairt i, "Tha ni eigin uait, ciod e?" "*Tròcair*," ars' esan. Thubhairt ise "Tha am fear so a'gabhail pheacach d'a ionnsuidh." "C'àite am bheil sin?" ars' esan. "Ann am focal Dhé," agus an sin dh'innis i dha sgeul a h-iompachaidh féin. Beagan seachduinean an déigh sud b'iad a bhriathran mu dheireadh rithe, "Mo bheannachd ort airson tighinn do'm choimhead! '*Tha am fear so a'ghabhail pheacach d'a ionnsuidh.*'"

Dìleas ann am beagan, thainig an Tighearn gu mòran earbsadh rithe, agus thugadh i gu slighean a leantuinn agus oibre maithe a dheanamh air nach do smuainich i an toiseach. Ann an sraid Avon, am baile Bhath, chum i coinneamh ùrnuidh, ris an d'thubhairt i aoradh teaghlaich, aig sé uairean 's a mhaduinn, airson nam bochd mu 'n do thòisich iad air obair an latha. Le

truas mòr do na daoinibh bochd a chunnaic i 'n uair a bhitheadh i 'dol troimh Holloway, ghabh i sealbh ann an citsinn bheag an sin, agus bha coinneamh soisgeil aice, far an do nochd i comasan a chuir iongantas air a cairdibh féin. Lionadh an t-àite ann an ùine bheag. Bha a' choinneamh an sin air a cumail 's an Temperance Hall as am b'eigin dol a dh' ionnsuidh àite na 's mò.

Fad deich bliadhna theagaisg Miss Hooper ann am Bath, agus b'aithne do dhaoinibh i cho maith ri ministear a bha 's a bhaile. An toiseach tharruing an t-annas mòran; ach an déigh do'n annas falbh, thàinig aireamh na 's mò, agus iad na 's deigheil air éisdeachd. Dh'fhairich iad beannachd ann, agus cha b'urrainn iad fuireach as.

B'e so a leithsgeul airson i fhéin a dheanamh cho follaiseach. Cha do roghnaich i e. Thugadh air adhart i. Bhacadh a banaileas i, ach thug grádh Chriosd air adhart i, gu labhairt ri miltibh air an d' ràinig a teagasg le buaidh shònraichte. Thòisich i gu modhail; threòraich Dia i 'us chabhair e i o cheum gu ceum, gus an robh i comharraichte am measg luchd-teagaisg; agus fad na h-ùine cho iorasail 'us modhail 's a bha i an toiseach.

Ann an labhairt bha cumhachd iongantach aice gu h-àraidh air luchd-oibre. Bha aon duine nach robh ann an eaglais o cheann seachd bliadhna deug, agus a thugadh gu coinnimh a bha aice an Lununn, a fhuair leaghadh air a chridhe leis an doigh 's an d'aithris i na briathran:

"O nach leig am Focal uait,
An aghaidh soluis na dùin do shùil;
Na cruadhaich do chridhe, a pheacaich bhochd,
Tha slàinte uait—Oh gabh i an nochd."

"Mar a dh'aithris i na briathran mu dheireadh thainig gal orm," tha e ag ràdh, "agus dh'éigh mi, 'O mo Dhia, is peacach bochd mi; cha chruadhaich mi mo chridhe ma theàrnas tusa mi! O mo Dhia, is e mo mhiann teàrnadh; ach cha-n aithne dhomh ciamar a ruigeas mi air!'" Thàinig an duine sin gu bhi 'na fhear-saothrachaidh 's an t-soisgeul ann am baile mòr, agus gu 'ràdh, "Cha-n-eil miann orm a nis ach a bhi beò 's a bàsachadh airson m' Fhear-saoraidh ionmhuinn. Is tric a smuainicheas mi air eud Miss Hooper; labhair i *mar gu'n robh gach ni a bh'aice fior;* is e sin a choisinn anaman."

Bha mòran tapachd innte, bha i deas, agus bha freagradh geur aice air barr a teanga. Bha i cruadalach mar an ceudna, agus is minic a dhearbhadh a cruadal. Aon chuid 'na seasamh air carta le mìle sluaigh timchioll oirre, mach air an dùthaich, le sneachd gus na h-aobruinnean aice, no a labhairt ri uiread eile 's an Talla mhòr ann am Plymouth, bha am boirionnach caomh so'na teachdair neosgathach airson Chriosd.

Bheireadh i air luchd-éisdeachd gu'n guileadh iad no gu'n gàireadh iad mar a b'àill leatha, agus dheanadh i feum gu h-ealamh 'n a teagasg de ni air bith a chitheadh i aig an àm. Ach b'e "Iosa mhain" an ni mòr aice. Aon là 'n uair bha i a' labhairt ri sluagh mòr ann an sràid, thubhairt fear de'n *Pholice* rithe gu'm feumadh i gluasad air adhart. Ann an tiotadh thug i dha oisinn de leabhar bheag nan laoidhean aice, agus bha e 'ga cabhar leis an t-seinn, agus a' coimhead rian gus an do sguir i.

Am measg sluaigh mhòir dh' éigh duine aon uair, a' magadh oirre, "Mhiss Hooper, tha *crack* 'n ad cheann mu'n deanadh tu mar so." Thionndaidh i ris, agus thubhairt i gu sgiobalta, "Nach 'eil fhios agad gu'm feum *crack* bhi 's a a chno mu'n ruig thu air an éitean?"

B'e aobhar a cumhachd ungadh an Spioraid Naoimh. Thug so air iomadh focal cumanta a thighinn le cumhachd mòr a dh' ionnsuidh dhaoine. Aig leabaidh-bais bean bhochd do nach b' urrainn neach air bith sòlus a thabhairt, dh' aithris i na focail, "Ho, gach neach air am bheil tart," agus na focail, "*gun airgiod agus gun luach*" thubhairt i tri uairean gu mall, le cumhachd beannaichte do inntinn na mnatha bochd.

Aon uair thug i gluasad geur air inntinnibh a luchd-éisdeachd le sgeul innseadh mu neach a chaidh a dh' ionnsuidh tigh-chuthach, agus air an d' thug neach laidir de 'n luchdcuthaich ionusuidh ag iarraidh air leum sios o àite ard 's an robh e 'n a sheasamh. Thubhairt an duine-uasail gu stolda, "Leum sin, dheanadh fear 's am bith sin; ach thig leamsa agus feuchaidh mise cleas dhuit." Thug e an sin am fear-cuthaich sios leis gus an rathad fodha, agus ag ràdh ris "Leum suas," dh' fhàg e e a' deanamh a dhichill chum sin. "Deanamh a dhichill? seadh," ars' ise, "agus is e sin na tha cuid agaibhse 'deanamh. Is furasd leum sios chum peacaidh 'us ifrinn—*feuchaibh ri leum suas an rathad eile;* agus mur urrainn sibh an deigh dhuibh 'ur dichioll a dheanamh, iarraibh air an Tighearn 'ur togail suas."

Air aon la thubhairt i ri ministear aig an robh aghaidh cho fuar ris an eigh, "Am bheil thu ag amharc airson teachd Chriosd a dh' aithghearr?" "Tha, carson a bhitheadh amharus ort?" "Airson gu bheil thu na 's coslaich ri bhi ag amharc airson teachd an Anacriosd, no Satan fhéin." Thubhairt i e air dhòigh cho modhail, 'us nach robh oilbheum ann, agus leaghadh an eigh.

An deigh dhi Mr. Dening a phòsadh, rinn i a tigh a riaghladh leis an aon ghliocas agus caoimhneas a nochd i 'n a saothair fhollasaich. Rinn i na searbhantan aice a lionadh le inntinn na caileig bige, mu 'm b' abhaisd dith labhairt, a chaidh iompachadh agus a theireadh an uair a chuireadh a' cheisd oirre, ciamar bha fios aice gu'n deachaidh, "Airson aoin ni, *tha mi 'cleachdadh a nis a bhi a' sguabadh nan cùil folaichte*, mar nach b' abhaisd domh."

Fad a beatha goirid mar bheanphosda, shaothraich i gu follaiseach airson a maighistir ionmhuinn. Thug teas a h-end i gu tric gu i fhéin a chuir ann an àitibh cunnartach d' a slàinte; agus o fhuachd a fhuair i, ghabh i galair a bàis, agus chrioch i air an 12mh là a dh' August, 1872, aig aois 31.

Thug a' bhean iongantach so beannachdan athbheothachaidh leatha cia b'e àite 's an rachadh i. Ann an laimh an Tighearna thionndaidh i mòran chum fìreantachd. Bha a slighe iongantach, agus cha-n abair a' mhuinntir a chunnaic an toradh gu'n robh i neoghlic. 'N an iarradh tu o'n bhantraich bhochd an robh e glic a cuid uile chuir 's an ionmhas, theireadh i nach b'urrainn i a leasachadh. Bu cheart cho do-dheanta bha e do Geraldine Hooper labhairt mu Iosa a sheachnadh.

Nach lean neach air bith a h-eisempleir a reir 'us mar thubhairt bean bhochd: "Is ann a b'àbhaisd dith tighinn gu'm thigh bochd agus suidhe sios ann mar gu'm b'e mo phiuthair i; *oir cha robh aon srad de'n ardain innte.* Ghràdhaich mi i, ged bu bhaintighearn i, mar gu'm b'e mo chuid féin i.

A leughadair, éisd rithe a' labhairt o na mairbh: "Oh, is e mo ghuidhe oirbh, thigibh chum Chriosd! Thigibh a nis! Tha e 'feitheamh oirbh! Oh, a pheacaich, aon uair eile seolaim thu a dh'ionnsuidh Slanuidhir a ghràdhaich, a dhoirt 'fhuil, agus a bhàsaich. Thig d'a ionnsuidh a nis, agus rìghichidh tu maille ris ann an glòir!" Amen.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS A' GHEAMHRAIDH, 1874.

## RAIBEART MORAIDH M'CHEYNE.



*Eaglais Phadruig an Dundé.*

"OIR tha ar caithe-beatha-ne air nèamh, an t-ionad as am bheil dùil againn fòs ris an t-Slànuidhear." Dh' fhaodadh sin bhi air a leughadh air gnùis sona ach suidhichte Raibeairt M. M'Cheyne fad laithean a mhinistreileachd.

Rugadh e an Duinéidin 's a bhliadhna 1813, bha e aithnichte o'oige, agus bha tlachd mòr aig daoinibh ann; ach ré sheachd bliadhna deug d'a là cha robh aig ach dealbh na diadhachd. Ghràdhaich e an creutair na's mò na'n Cruithfhear. Leugh e am Biobul mar dhleasdanas. Bha an t-Sabaid na sgìos. "Ciod e cho sona 's a bhithinn dol as" ars' esan, a' labhairt mu'n àm so, "o'n Bhuachaill a dh'iarr mi 'n uair a rachainn air seacharan!" Is e cuimhneachadh air bràthair diadhaidh, a chaochail 's a bhliadhna 1830, a ghuin 'anam an toiseach le dearbhachd gheur. Bhris maduinn latha nan gràs air 'anam 'n uair a bha e a' caoidh bàis a' bhrathar sin. "Is ann agad-sa, a rinn e, O Dhé, a mhàin tha fios ciod e cho beannaichte 's a bha e dhomhsa!"

Cha robh ni obann 'n a iompachadh, no ni uamhasach 'n a dhùsgadh.

 

Threòraicheadh e le Spiorad Chriosd trid beachdan domhain, fallan, air peacadh agus uireasbhuidh. Chuir na chunnaic e 'n a pheacadh agus 'n a uireasbhuidh le cabhaig e chum a' Bhaile-dhionaidh. "Theagamh gu bheil mo sheana pheacaidhean ro eagallach, agus mo mhi-chreidimh ro mhòr! Seadh, tha mi 'tighinn chum Chriosd cha-n ann *ged a tha* mi 'n am pheacach, ach *airson gu bheil* mi 'n am pheacach, eadhon an ceann-fheadhna." Agus a nis bha dreach eile air a bheatha, oir dhealraich solus Dhé agus na siorruidheachd air. Tha e a' sgriobhadh: "Ceisd anabarrach mòr, am bheil mi ag ath-cheannachadh na h-aimsir?" Agus a rìs: "Oh, gu'm fàsadh cridhe agus tuigse le chéile, mar bhràthair 'us piuthar a' socrachadh air a chéile." Tha e nis ag radh m'a fhaireachadh laitheil, "Siothchail *a chionn* a bhi creidmheach" (Is. xxvi. 3): "Foghlumaidh mi uaill a dheanamh a mealladh-dòchais." Agus a' meadhrachadh air aireimh nan anam a tha gun ghràs,—"An tigeadh dhomhsa uairean 'us laithean a thoirt do shaoghal faoin, 'n uair a tha saoghal làn truaighe aig mo dhorus?" Tha a riaghailt airson aoraidh maduinn a' nochdadh co as a thàinig an spiorad ùrnuidh a bha cho beò ann,—"Na faic gu bràth gnùis duine gus am faic thu gnùis an Ti sin, a 's e ar beatha-ne."

Thòisich e air an soisgeul a shearmonachadh 's a bhliadhna 1835, ag iarraidh glòir Dhé, agus teàrnadh anaman, sean agus òga, o thoiseach. Faodar an gràdh blàth leis an d'iarr e an òigridh a tharruing fhaicinn o na sgriobh e a dh'ionnsuidh gille oige, a dh'iarr e a theàrnadh. "Am bitheadh do chodal na's mi-shocraiche m'oidhche, na'm bitheadh do pheacaidhean air am maitheadh dhuit?" Agus a rìs: "Is e mo bharail gur tearc na gillean beaga a bha na's sona 'n an staid neo-iompaichte na bha mise; agus tha fhios agam o sin gu'm faod an fhìrinn bhi agad 'n uair a their thu gu bheil thu sona gu leòr mar tha. Ach, oh! nach e so a's brònaiche uile?—gu'm bitheadh tu sona 'us thu 'n ad leanabh feirge! 'Anama, ith, òl, agus bi subhach, agus coidil gu maith! an uair a dh' fhaodas tu bhi an nochd an ifrinn."

Dh' iarr e ionnsachadh an t-saighead a thilgeadh 'n uair a bha e 'n a fhoghlumaiche, le bhi 'coimhead nam bochd agus nan uireasbhuidheach ann an caol-sràidibh agus cùiltibh Canongate Dhuinéidin. Agus a nis chaidh e an ceann obair na 's mò a' saothrachadh airson anaman aig Dunipace, an Siorramachd Struileadh. O 'n aite sin ghairmeadh e gu Eaglais Phadruig an Dundé, far an robh coimhthionail eudmhor air an lionadh l'a theagasg—an da chuid a' tarruing aire dhaoine—a phearsa ard, caol, dealbhach, agus le sin a dhoigh chaoimhneil, shuidhichte, naomh. Thug an Tighearn am fàs. Bha anaman air an dùsgadh. Cha mhòr Sàbaid nach robh saighead mar gu'm bitheadh i a' ruighinn a' chridhe. Air a shon fhéin bha iarrtus mòr aige airson maith a phobuill. "Cia tric 's a dh' éisd mi aig na h-uinneigibh agaibh dh' fheuchainn an cluinninn fuaim nan Salm!" tha iad sin 'n am briathraibh a tha 'nochdadh mar a bha am ministear òg a' feitheamh airson comharradh air bith air beatha bhi 'n am measg.

"Gun a bhi leisg ann an gnothuch" chaidh e a choimhead an treuda gu h-àraidh a' mhuinntir a bhá tinn agus dlù do 'n bhàs. Aig tiodhlacadh a' mhairbh, bu mhaith leis ni a ràdh air am bitheadh cuimhne aig na bha an làthair. Bha buidhnean cruinn aig airson leughadh a' Bhiobuill agus bha cùram air mu Sgoilibh Sàbaid. Sgriobh e trachdan agus laoidhean airson shean 'us òg. Ach le 'uile shaothair is ann an ùrnuidh bha a dhòchas airson toraidh.

Ach leig an Tighearn làmh na h-easlainte air; rinn eucail 'n a chridhe a chur o chomas seirbhis a dheanamh car ùine. Fad na h-aimsir sin, fhuaireadh e 'coiseachd maille ri Dia. Sgriobh e gu fear d'a bhraithribh, "Tha buille chruaidh fhathast aig mo cridhe, 'g am sheòladh chum an teampuill far am bheil iad uile 'n

an sagartaibh, a' tairgseadh iobairtean shiorruidh a' mholaidh, gun pheacadh, gun bhròn.

Aig an àm so, chuir an Tighearn a rinn mi-chomasach e air a mhinistreileachd a fhrithealadh, ann an cridhe na dream a bha a' gabhail cùram de chor nan Iudhach a chur air gnothuch rannsachaidh mu chor chloinn Israeil do Phalestin agus dhùthchan eile. Bha e air aon de cheathrar a chuireadh air a' ghnothuch so 's a bhliadhna 1839. Agus air an turus so mar aig an tigh nochd e Spiorad Enoch a bhi ann.

A' gabhail troimh 'n Fhraing do Mhalta agus o sin gu Alecsandria, chaidh e fhéin 'us a thriùr chompanach troimh "an Fhàsach Ghoirid" do Phalestin, a' dol a stigh air tìr a' gheallaidh air "rathad 'n am Philisteach." Cha do ghabh iad an turus aon uair air an t-Sàbaid: an àite sin is ann a ghabh iad fois 'n am pàilliun, no fo sgàile craoibh-phailm, agus rinn iad e 'n a la foise agus ùrachaidh spioradail, eadhon am meadhon an fhàsaich. "Tha a shòlas fhéin aig an fhàsach" ars' esan. Tha thu an sin leat fhéin maille ri Dia. Cha ghlachd aon ni do shùil; cha-n 'eil timchioll ort ach aon chuan gu léir." Bheathaich 'anam air a bhi 'faicinn àitean mar a bha Gasa, Ciriath-iearaim, Ierusalem, "caithir an Rìgh Mhòir." Bha e mar gu'm faiceadh e duilleag de 'n Bhiobul air a sgaoileadh a mach aig leithid Bhetlehem, agus Hebron, agus Shichar, ach gu h-àraidh aig Muir Ghalilee. 'N uair a chunnaic e coimhlionadh faidheadarachd aig Carmel, Tir, Betel, Ierusalem, Samaria, agus àitean eile 's an tìr, cha-n e mhain gu'n do ghabh 'inntinn tlachd ann, ach chabhar e a chreidimh anns "an fhianuis fhìrinneach agus dhìleas."

Aig Smirna, ghlachd fiabhrus e; ach b'urrainn e ràdh an sin, "Cha robh eagal bàis orm, oir bhàsaich Criosd." Agus aig an dearbh uair sin 'n uair a thugadh ro iosail e, bha a Mhaighstir ag oibreachadh gu h-iongantach airson a threuda 'us esan air falbh. Ann an Dundé fo theagasg Mr. Uill. C. Burns nach maireann (an soisgeulaiche ann an China), bha coimhthional Eaglais Phadruig air fhiosrachadh le frasaibh saoibhir de 'n Spioraid Naomh. Bha miltean air an gluasad le teagasg simplidh an fhocail maille ri mòran ùrnnidh.

Mu 'n d' rainig Mr. M'Cheyne an tigh mu dheireadh na bliadhna 1839, chual' e naigheachd a' ghluasaid mhòir bha 'n so, agus chuir e aoibhneas air; agus air dha a shlàinte bhi ann an tomhas air aiseag dha, rinn a chridhe gairdeachas ann an e bhi aon uair eile a' seasamh am measg a threuda. Ann an aon de na leabhraichean beaga cuimhne aige tha sgeul air corr us ceithir cheud a thainig d'a ionnsuidh aig an am so mu 'n anamaibh, ged a theich cuid diubh; oir "an uair is fhaisge Criosd, is ann is gniomhaiche Satan."

Chaidh e, 'n uair a dh' iarradh e do sgìreachdaibh eile agus do àitibh air an dùthaich a shearmonachadh; agus dh' fhairich an sluagh 's gach àite cumhachd iongantach 'n a bhriathraibh. Bha a chaithris os cionn a nàduir fhéin, agus a choiseachd aoibhneach maille ri Dia, a' toirt cumhachd shònraichte do na theireadh e, agus do na sgriobhadh e cuideachd. Thainig 'ainm gu bhi aithnichte air feadh Alba, agus am measg Phrisbitereach Eirinn, far an do chuir an Eaglais teachdaireachd Soisgeulach chum nan Iudhach mar thoradh air e bhi 'g an coimhead ann an Uladh, 's a bhliadhna 1841. Bha meas air a mhinistreileachd aig mòran an Sasunn cuideachd; agus is maith a chuimhnicheadh a thaghail ann an Newcastle, agus a shearmoin m'oidhche ri solus gealaich air "a' Chaithir Mhòir Gheal."

Tha e ag radh 'n a laoidh:—

Taghta, cha-n ann airson bhi maith ;  
Air dùsgadh chum dion o fheirg gu'm faigh ;  
Air m' fholach 'n taobh an t-Slanuidhir mhòir ;  
Air 'm naomhachadh le Spiorad Naomh na glòir ;  
Teagaisg mi, an talamh 'n sin a chì  
Le' m ghràdh, na fiachan th' orm, o Dhé.

Is ann mar sin a dh' fhoillsich e miann airson gloire Dhé agus teàrnadh ana-

man a dh'ionnsuidh na crìche. "Mar a choisich mi am measg nan ach-aidhean" 'se thubhairt e aig an àm so, "thainig an smuain a dh'ionnsuidh m'inntinn le cumhachd mòr, gu'm b'éigin do gach neach de'm threud bhi an ùine aithghearr aon chuid ann an neamh no ann an ifrinn. Oh, mar a dh'iarr mi gu'n bitheadh teangaidh agam mar thairneanaich, chum 's gu'n d'thugainn air na h-uile neach 'eisdeachd, agus pearsa mar iarunn chum gu'n siubh-lainn air gach neach a ràdh, "*Teich airson d'anam!*" Bha a litrichean comharraichte, a ghuàth 'labhairt mu Chriosd. "Chum dùsgadh, feumaidh tu eòlas bhi agad air *do chridhe fein;* chum teàrnadh, feumaidh *eòlas bhi agad air cridhe Dhé agus Chriosd.*" Is ann mar sin mholadh e dhoibh an Tighearn.

"Cha-n iongantach ged a bhitheadh tuilleadh 'us a chòir a mheas aig cuid air an duine so, agus ged a b'eigin da an rabhadh so a thabhairt. Is mearachd a tha tric aig cuid a bhi 'cur gràdh do'n mhinistear an àite creidimh air Mac Dhé." Thubhairt e uair eile, "Cha-n 'eil anns a' mhinistear ach an crann; is ann ris an Nathair Umha a th'agaibhse ri amharc." Ma bha cuid de'n t-sluagh a rinn iodhol dheth, cha b'fhada lean e, oir cha b'fhad gus an d'thàinig crioch a mhinistreileachd. Bha fiabhrus tròm ann an Dundé, agus an uair a bha e a' sealltuinn air neach thinn, ghabh e am fiabhrus. Bhuadhaich am fiabhrus air an 25mh là de'n Mhairt 's a bliadhna 1843, gun e bhi ach 29 bliadhna a dh'aois 'n uair a "ghabh an Tighearn e."

A leughadair, tha a leithid so a dhuine "ged a tha e marbh, fathasd a' labhairt." Tha Iosa Criosd as an do tharruing e a lànachd, cho saor dhuitse 's a bha e dhàsan. Beachdaich air crich a chaithe-beatha, agus cia b'e thu, cuimhnich gu'm bi e 'n a fhianuis 'n ad aghaidh, ma dhearmadas tu Dia.

Faodaidh bhi gu'm faca tu e 's an fheòil. Ma chunnaic, nach 'eil cuimhne agad air a mhiann an déigh do shlàinte? No theagamh gu'n robh teachdaire agad coslach ris, ann an gràdh do'd anam. Mata, cha-n'eil briathran do theachdaire air dol à bith; tha iad ann, eadhon 'n ad chridhe. Is minic a thig briathran Mhr. M'Cheyne gu cuimhne a luchd-éisdeachd—a chuid focail blàth, a rabhaidhean, a chuiridh-ean caoimhneil. Ciamar a bhitheas e 'n uair a thig *aiseiridh 'us breitheanas*, agus a chuimhnicheas tu briathran an Tighearna le a sheirbhiseach.

Beagan bhliadhnachan an déigh a bhàis, air feasgair Sàbaid, bha boir-ionnach ann am priosan am measg buidhne a bha leughadh a Bhiobuill. Leugh iad Taisb. iii. Thubhairt i air an ath là ris an neach a leugh, "Thug thu orm criothnachadh an raoidhre leis a' chaibdeal ud, agus cha b'urr-ainn mi codal o sin. Dh'fhoighnich iad dhi, "Carson a thug an caibdeal ud ort criothnachadh?" "*Oh,*" ars' ise "*Chuala mi Mr. M'Cheyne aon uair a' teagasg o'n chaibdeal ud!*" A leughadair, faic toradh briathran Mhr. M'Cheyne, an déigh dha bhi aon bli-adhna deug thar fhichead ann an glòir, ann an cridhe neach a dhiùlt iad. *Ann* am priosan bha cuimhne orra; *Ann an ifrinn* cuimhnichear briathran teachdairean Dhé 'n uair a bhitheas e ro anmoch.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## A BHLIADHNA UR, 1875.

## CIOD A BHACAS?




*Faic taobh duilleig 3.*

Bha a 'bhliadhna a dh' fhalbh comharraichte ann an Alba. Chaidh mòran de gach seorsa, agus anns gach cearnaidh, a dhùsgadh gu cùram mu nithibh na siorruidheachd, agus thug mòran fianuis air gu'n deachaidh iad seachad o bhàs gu beatha. Dh' fheuch a' bhliadhna 1874 nach 'eil soisgeul Chriosd air dad d'a chumhachd a chall. Thug e gu cuimhne dhaoine là na cuingeis; agus dh' innis ministearan urramach do'n t-sluagh aca, gur e briathran Pheadair a mhàin a b' urrainn na dh' fhairich iad innseadh, "Dhòirt e mach an ni so, a tha sibhse nis a' faicinn agus a' cluinntinn." (Gniomh. ii. 33.) Tha daoine an t-saoghail a' gabhail iongantais, agus b' éigin doibh aideachadh mu chuid a dh' aithnich iad, "Oir gu'n deachaidh mìorbhuil aithnichte a dheanamh leo, tha e follaiseach, agus cha-n urrainn sinne àicheadh." (Gniomh. iv. 16.) Tha na *beotha* ann a 's urrainn moladh; agus bha teisteasan *leabaidh bàis* eadhon o chloinn bhig ann, agus o mhuinntir

a rainig na ceithir fichead bliadhna 's a deich, a dh' innis, leis an anail mu dheireadh, cia luachmhor 's a bha Criosd dhoibh. Thàinig càirdean o thìribh eile a "dh' fhaicinn gràis Dhé," agus mar a bha Barnabas am baile Antioch, rinneadh aoibhneach iad.

Agus gidheadh, am measg so uile, tha mòran ann nach d' fhuair còir 's a bheannachd. Tha mòran ann, a rainig air tomhas de chùram agus a bha fo cheisd, agus mar gu'm bitheadh iad coslach ri dol a stigh air an rioghachd, a stad an sin air neo a chaidh air an ais, agus an uair a "ghabhadh" cuid, tha an cunnart a bhi air am "fàgail." "Is maith a ruith sibh; co a bhac sibh o bhi umhal do 'n fhìrinn?" Anns an t-suidheachadh so tha sinn a' cur na ceist air gach neach a tha gun slàinte, CIOD A BHACAS? Buineamaid gu soilleir ach le anmhuinneachd ri cuid do na nithibh a tha *'bacadh a' chreidimh*.

1. DAOINE A BHI GUN FHIOR EUD. Tha daoine 'dol a dhìth a chionn 'us nach bi iad aig saothair chum tearnaidh. Ciod e cho eudmhor 's a tha daoine mu nithibh eile! Clann aig an leasain, oigridh ri faladhà, daoine 'us mnathan air gnothuch, no ag iarraidh toilinntinn, ciod e an eud a th' aca. Tha iad a' deanamh le'n uile dhichioll na gheibh an làmh r'a dheanamh. Tha shoirbhich le duine air bith 's na laithibh so mur bi e eudmhor. Cha-n fhaigh duine ionnsachadh, cha-n fhoghluim e ceaird, cha chinnich e 's an t-saoghal mur bi e dùrachdach 's an ni. Giùlanaidh gillean 's a sgoil miosan de ionnsachadh, air bheag bìdh 'us codail, chum bhi ealamh anns a' chluiche aca. Agus mar sin le cuid eile ann an gnothuch na 's mò. Agus is e am fear eudmhor a bhuannaicheas. Geillidh na h-uile ni dha. "A nis ni *iadsan* e airson crùin thruaillidh." (1 Cor. ix. 25.) Agus am faighear an crùn neo-thruaillidh gun spairn? Am bheil gach ni eile, anns am bheil luach, ri fhaighinn le saothair dhùrachdaich, leanmhuinneich, dhìchiollaich, agus nach 'eil saothair gu bhi ann an iarraidh neamhnuid a' mhòr luacha? An ann mu'r slàinte mhàin a tha sinn gu bhi air ar socair? Am bheil gnothuch mòr na beatha gu bhi 'n a ni gu bhi air fhàgail chum dol da mar a dh' fhaodas? An d' thug thusa aon uair iomlan a thìm riamh do ghnothuch d' anama? Saoil thu an soirbhicheadh le'd ghnothuch aimsireil, na 'm b' ann mar sin a bhuineadh tu ris? Nach bitheadh tu cinnteach nach soirbhicheadh? Agus ma tha sin fìor, an iongantach ged a bhitheadh tu gun tearnadh? Cha-n e gu'n tearainn ar n-eud sinn. Faodaidh gur ann a leigeas e ris dhuinn ar n-eucomas, agus gu'n leig e sinn sios ann ar n-anmhuinneachd aig cosaibh Iosa. Agus gidheadh as 'eugmhais cha tearnar sinn. Is e an gealladh, "Iarraidh sibh mi agus gheibh sibh mi, an uair a rannsaicheas sibh air mo shon *le 'r n-uile chridhe*." (Ier. xxix. 13.)

"Ar cridhe, ma dh' iarras aithne air Dia,
Gheibh e an aithne."

Dh' innis seana mhinistear, a chaith a là fad 'n a sgìreachd, dhuinn, an deigh uaire bheannaichte an athbheothachaidh a bh' ann o cheann ghoirid, ged a bha roinn dhiubhsan a fhuair bioradh a thuit air ais a dh' ionnsuidh nan seann slighean, *nach robh aon neach ann a dh' iarr Criosd le dùrachd nach d' fhuair e*. Am bheil fìor dhùrachd agadsa? Am bheil thu ag iarraidh dol a stigh do'n RIOGHACHD?

2. AN SAOGHAL,—mar a bhreugas e no mar a bhagras e. Tha cuid nach urrainn cur an aghaidh 'fhàbhar; cuid eile nach urrainn cur an aghaidh a naimhdeis agus a thàire. "Is éigin dhomh an toiseach bhi beartach," ars' neach. "Cha-n urrainn mi leabhraichean faoine a leigeadh dhiom," ars' neach eile. "Cha b' urrainn ni bruidheann dhaoine air an ni 'fhulang," ars' neach eile. Is ro mhòr le cuid companaich thaitneach a chur uatha, no leabhraichean a chordas riu, no faladhà, no inbhe agus sòlas saoghalta, is mò 'us mòr a' phrìs e air slàinte an anama! "Ciamar a chreideas sibhse a tha ag iarraidh onoir o' chéile,

agus nach iarr an onoir a thig o Dhia a mhàin?" Is e tha 'g 'ur bacadh *nach 'eil cruadail agaibh*. Tha *nàire* 'g 'ur cumail air ais. Tha nàire oirbh Criosd *aideachadh* agus tha *aideachadh* cho dligheach ri creidimh.

Am bheil ni ann, a reir d' fhaireachaidh, a' seasamh eadar thu agus Criosd? "Bha mi fo chùram tric an là m'oige" ars' neach, "ach mu dheireadh thainig cùram mòr orm a thaobh m' anama. Bha mi an sin mu thri bliadhna fichead a dh' aois, agus bha mu £250 agam seachad dhe mo chosnadh féin. Ach cha robh sòlas agam gus an d' fhairich mi gu'm b'urrainn mi dealachadh ris uile airson Chriosd. An sin thàinig sith 'us aoibhneas. Bha na speuran 'n an glòire, bha na neòil 'n an glòire, bha an talamh agus an cuan 'n an glòire; bu chreutair nuadh mi, ann an saoghal nuadh maille ri Criosd."

3. Peacaidhean Cuairte. Tha a pheacadh cuairte aig na h-uile duine. Is ann an sin tha a laigse. Thubhairt Daibhidh, "Choimhid mi mi féin o' *m eucoir*." Faodaidh bhi gur e miann uaigneach a th' ann, no peacadh follaiseach. Faodaidh bhi gur e ainiochd, no sannt, no misge, no toil do eideadh riomhach, no anamiann na feòla, no droch rùn eile a th' ann. Tha Criosd gun teagamh ag iarraidh air daoinibh tighinn mar a tha iad. Cha-n 'eil iad gu iad fhéin atharrachadh an toiseach, agus an sin tighinn. Tha dorus fosgailte do'n duine mar a tha e. Tha e farsainn na 's leòr dha. Ach cha ruig am peacadh cuairte air dol stigh maille ris ma 's e a rùn leantuinn ris. Is *éigin* a chur uaithe. "Bu Dia thu a thug maitheanas dhoibh, *ged a rinn thu dioghaltas air an innleachdaibh*." Faicibh dà shamhladh.

Tha Mr. Ashworth ann an aon de na *Sgeulachdaibh Sònraichte* aige, air am bheil mar ainm, "Niff agus a chuid Coin," ag innseadh mu dhuine cho dona 's a dh' aithnich e riamh, a rinn beòshlainte air ruith agus sabaid chon, etc., agus a bha 'n a chùis eagail 's a choimhearsnachd. Aon oidhche chunnacas e, agus b' uamhas le daoinibh e, an tigh an Tighearna. Mar a reusonaich am ministear mu fhireantachd, stuaim, agus breitheanas ri theachd, chriothnaich Niff mar a rinn Felics, agus ghlaodh e, "Ciod a ni mi?" "*Reic na coin!*" is e fhreagaireadh gu glic a thaobh a bhuairidh bha aig an duine annta. "Mo choin a reiceadh! Carson a dheanainn sin? Ciod e an cron a rinn iad? Cha reic, cha reic; 'us iad cho maith air an ruith." "Ma ta cha tearnar sinne mur urrainn sinn na h-uile ni a thoirt seachad airson Chriosd; cha-n fhaigh sinn gu bràth e. Cha-n 'eil dòchas ann duit mur dealaich thu ris na coin!" "Nach urrainn mi na coin a chumail agus maitheanas fhaotainn cuideachd?" "Is eigin dealachadh ris na coin, agus ri droch companaich cuideachd, air neo theid thu a dhìth." Air an ath Shabaid, De-luain, De-mairt, agus De-ciadain, bha gul 'us deoir ghoirt ann. Air De-ardaoin dhealaich e ris na coin; agus mu dhà uair air maduinn Dhe-haoine dh' eirich e o leabaidh gun chodal, thuit e air a ghlùnaibh, agus ghuidh e, "O, mo Thighearna Iosa Criosd! Thug mi seachad air do shon an ni a b'ionmhuinne bh' agam; ma tha aon ni agam fhathasd, feuch dhomh e 'as bheir mi seachad cuideachd e. Iosa! Tearuinn mi! Maith mo pheacadh mòr, agus abair gu'n d' rinn thu e!" Fhuair an ùrnuidh éisdeachd, agus dh' éirich Niff 'n a pheacach air a thearnadh le gràs.

Tha Dr. Spencer á New York ann an aon de *Sgeulachdan Ministeir* a sgriobh e, air am bheil "An cragan donn" mar ainm, ag innseadh mu neach air an robh cùram fada mu 'anam, agus a dh' aithnich slighe an tearnaidh gu maith, gidheadh an ceann iomadh miosa a bha cho fada o shìth 's a bha e riamh. Thachair Dr. Spencer air là a' dol anns a' *waggon* aige a dh' ionnsuidh a' bhaile bhige bha faisg air, agus mar a labhair e rìs, chunnaic e cragan donn fo an t-suidheachan. Shaoil leis air ball gur e an

deoch bha 'deanamh a chall. Thubhairt e sin, agus dh' aidich an duine e. Dh' innis e dha a chunnart. Bu ni ùr dha e. Dh' amhairc e air a' chragan. Mu dheireadh chuir e sios a làmh 'us chuir e air a ghlùn e. An sin dh' eirich e, thog e an cragan, 'us thilg e le 'uile neart uaithe e an aghaidh creige a bha faisg air an rathad a' deanamh sligean deth ann am priobadh na sùla. An sin thionndaidh e ceann an eich 'us chaidh e dhachaidh gu luath, 'us am ministear 'n a dhéigh. An ùine ghoirid bu leanabh le Dia e. Bha sligean a' chragain bhriste fad iomadh latha 'n an luidhe an sud mar chuimhneachan air an dearbh àite far an do phill an duine ud chum Dhé. (Faic Isa. i. 16–18.)

Am bheil coguis an leughadair ag innseadh dha mu 'leithid sud de bhacadh aige fhéin? Nach 'eil guth a stigh a tha ag ràdh, "Is tusa an duine! Imich thusa 'us dean mar an ceudna!" Reic na coin! Cuimhnich "an cragan donn!"

4. Fein-Fhireantachd. Tha so 'n a bhacadh a 's cruaidhe 'fhaicinn na an aon ud a bh' againn, agus na 's cruaidhe buntainn ris. Is duilich luaidh a thoirt air an *fhéin pheacach* agus is ann air an *fhein fhìreanta* a 's duiliche a thoirt. Chuir seann duine aon là airson ministeir a bha 's a choimhearsnachd, a' meas gu'n robh am bàs faisg air. Bha e sean agus caithte, agus 'n uair a chuireadh ceisd air m'a dhòchas, thubhairt e nach robh eagal air. "'N uair bha mi òg, thubhairt m' athair rium, na h-uile maith a dheanamh 'us an t-olc a sheachnadh mar a dh' fhaodainn, agus an sin gu'm bitheadh àite agam do dheagh dhòchas 's a cheann mu dheireadh." "Agus" ars' esa "rinn mise sin." Thubhairt am ministear ris, nach gabhadh duine tearnadh le oibribh an lagha, agus thairg e Criosd da.

Ach nach 'eil am beachd cumanta am measg dhaoine an Alba eadhon fo na meadhonaibh, 's e sin *rathad tearnaidh an duine* an aghaidh *rathad Dhé?* Feumaidh an lagh bhi air a choimhead, aon chuid leis a' pheacach no le neach eile 'n a àite. Tha *aon pheacadh* a' deanamh duine 'n a pheacach, mar a ni aon mhort *mortair* dheth. Agus is éigin fìreantachd neach eile bhi aige. Agus is e so tairgse an t-soisgeil—"Tiodhlac na fìreantachd." Tha an tairgse so o Chriosd *agadsa*, a leughadair. Tha e ag ràdh, "Thug *mise* ùmhlachd; bhàsaich *mise;* tha mi a' tairgseadh m' ùmhlachd 'us mo bhàis dhuitse." No, is ann a tha e 'g a thairgseadh fein dhuit, mar Urras chum an lagh a choimhead agus peacadh a ghiùlan. An gabh thu ris? Cuir uait do *pheacadh* agus cuir uait *d' fhìreantachd* le 'chéile, agus gabh ri Iosa, mar "an Tighearn ar Fìreantachd." Is e thubhairt Criosduidh òg o cheann ghoirid, "Thairg e e fhéin dhomh, *agus ghabh mi ris*." Is ann mar sinn a gheibhear e.

Chaidh bliadhna luachmhor seachad. An robh i mar sin *dhuitse?* Mur robh, nach tòisich thu nis air bliadhna ùir, ri slighe ùir a leantuinn? Is i a' cheisd mhòr an d' fhuair thu urras? Tha an soisgeul 'g a thairgseadh dhuit a nis. Tha sinne' fàgail na ceisd agad, agus meadhraich oirre agus freagair i mar an lathair Dhé—Ciod a bhacas?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## CEUD MHIOS AN EARRAICH 1875.

## "UNCLE JOHNSON."




*Faic taobh duilleig* 3.

Ann an cuid de bhailtibh Airde an Iar America mu thuath, agus ann an "New England," tha e 'n a chleachdadh bàs dhaoine a dheanamh aithnichte le buillibh cluige—buill airson gach bliadhna de dh' aois an neach mhairbh. O cheann ghoirid, bha luchd-aiteachaidh Y—— air am bodhradh, agus iad làn iongantais a' cunntadh buillean a' chluige, mar a bhuail e aireamh bhliadhnachan aoise neach a chaochail, fad thar na bha cumanta. Ach sguir an t-iongantas mu'n d'ràinig an àireamh sé fichead, oir dh' aithnich iad gu'n do chrioch "Uncle Johnson."

Is ann de na fior dhaoine dubha bha "Uncle Johnson." B'e a làn ainm *Johnson Harrison*—Harrison, airson a sheana mhaighistir ann an Virginia agus *Johnson*, 'ainm fhéin; agus mar sin b'e an t-ainm mu dheireadh an t-ainm a b' fhearr leis.

Dh' fhairich a mhaighistir gu'n robh a sheirbhisich 'n am buill d'a theaghlach, ann an seadh, agus chuir

e sìos an ainmean 's a Bhiobull mòr. Bha cuimhne aig an seann duine air 1745 fhaicinn mu choinnimh 'ainme. Cha b'urrainn e am mios 'innseadh. Mar chomharradh air an aois mhòir air an d' ràinig e, 's a bhliadhna 1864 'n uair a chaochail e, theireadh e gu'm bu duine e 'n a làn fhior-bheachd an uair a chuireadh e gu buill-theine a thilgeadh 's an athar, an uair a chualas sgeul aoibhneach Saorsainn America. Theireadh e mar an ceudna gu'n robh e deich bliadhna fichead mu'm faodadh e pòsadh; gu'n robh e lethcheud bliadhna pòsda; gu'n robh e àireamh bhliadhnachan 'n a bhantrach; agus thubhairt a bhean mu dheireadh, a chaochail dà bhliadhna roimhe fhéin, gu'n robh i cuide ris ochd bliadhna fichead. Thubhairt e an sin, gu'n d' thug a mhaighistir a shaorsainn da, agus gu'n do chuireadh gu Canada e, airson, mar aon aobhar, gu'n robh e ceud bliadhna dh' aois, agus gu 'n do thoill e bhi 'n a mhaighistir air fhéin.

Ach is e a dhiadhachd bu ro chomharraichte. Theireadh e a thaobh 'aoise mhòir, "Cha d' rinn mi obair chruaidh riamh. 'N uair a bha mi 'n am ghiullan, ghabh mi timchioll an tighe, agus an sin shéid mi, fad tri fichead bliadhna, trompaid an t-soisgeil air an àite, gus an sluagh a dheanamh maith agus cràbhach." B'e a chunntas fhéin air na dh' fhairich e o thoiseach, mu chor 'anama: "Bha mi 'n am chnap gille mu'n cuala mi mòran mu'n diadhachd—an soisgeul glòrmhor so. Aon uair 's a bhliadhna thigeadh aon de na ministearaibh a thainig thar an uisge mhòir, agus shearmonaicheadh e air bàs nan seirbhiseach a chaochail o bha e an sin roimhe, agus air uairibh dh' fhairichinn mi fhéin fior olc an sin. Ach an deigh ùine, thainig fear de na ministearaibh mor' as na 'Jarseys,' agus dh' innis e dhuinn mu'n ni air dhòigh ro dhruighteach. Ach bha mi aineolach air Iosa an uair sin." (Agus an sin thòisich an seann duine air sileadh nan deur.) "Agus co thainig an sin ach an duine sin a bhàsaich agus a thàinig beò a rìs, agus dh' innis e do na seirbhisich mu Iosa. Oh! c'ainm a bh' air? Cha chuimhne leam a nis." Thubhairt mise *Uilliam Tennent.* "Seadh, seadh, a mhassa! *Uilliam Tennent!* Glòire do Dhia! Oh mar a dh' fhairich mi 'n uair a chuala mi esan! An uair a choisichinn air an talamh, theireadh e, '*Mi-airidh! Mi-airidh!*' An uair a ghabhainn greim arain, no cùpan uisge, theireadh iad, '*Mi-airidh! Mi-airidh!*' An uair a bhithinn 's an achadh, theireadh na craobhan, '*Mi-airidh! Mi-airidh!*' Chithinn 's a bhàthaich gu'n rachadh an cro air an glùnaibh mu'n luidheadh iad sios, 'us cha d' rinn mise sin riamh. Oh, a mhassa! shaoil leam gu'm bàsaichinn; bha mi cho truagh." (An sin dh' innseadh e air iomadh doigh mu'n eudòchas aige.) "Ach an sin thainig duine dubh an rathad, a thubhairt rium nach bu cheart mar a bha mi. Dh' innis e dhomh mu'n fhìrinn a tha ag radh 'Feuch Uan Dé a tha 'toirt air falbh peacadh an t-saoghail' agus an sin chaidh mi do'n choille, agus fad na h-oidhche dh' éigh mi, 'Uain Dé, dean trocair air an duine bhochd so!' agus ghlaodh mi mar sud thairis 'us thairis; agus oh, a mhassa, dìreach mar a thainig an solus thar bheanntaichean seana Virginia, thainig solus Iosa a dh' ionnsuidh m' anama bhochda, agus o sin gu so, mu cheud bliadhna, tha mi ag innseadh, mar a dh' fhaodas mi, do naoimh 'us do pheacaich cho ionmhuinn 'us a fhuair mi an Slanuidhear."

Air cuig laithean de 'n t-seachduin bhitheadh e leis fhéin mar bu trice; oir bhitheadh a bhean, a bha tri fichead bliadhna na b' òige na esan, a 'dol a dh' obair 's a choimhearsnachd agus bhitheadh a dhithis chloinne aig an sgoil no a' cluicheadh. Chaitheadh e an ùine sin a' labhairt, no ag ùrnuidh, no a' seinn. Chaidh sinne 'g a choimhead là dìreach mar a chodhùin e an t-seirbhis. Cho luath 's a chunnaic e sinn, dh' éigh e, "Oh, a mhassa, bha Iosa an so, agus shaoil leam gu'n robh mi ann an glòire; ach

bìthidh mi an sin a dh' aithghearr." "Tha thu 'cur romhad bhi dìleas gus a chrich, Uncle Johnson?" thubhairt mise. "Oh, a mhassa, tha mise air mo thurus do 'n rioghachd. Cha d' thainig mi an fhad-sa chum thighinn goirid a nis." Aon uair air dhomh bacadh a chur air, dh' éigh e, "Oh, a mhassa, tha an Tighearn a' gabhail seachad; am bheil uaithe bruidheann ris?"

Aon là 'us e ag obair anns a ghàr-adh, a seinn 'us ag éigheachd, thubhairt mise, "Tha thu sona an diugh." "Tha" ars' esa, "tha mi dìreach a' smuaineachadh." "Co air?" ars' mise. "Oh! tha mi a' smuaineachadh;" agus cha b' urrainn e bruidheann le gal. "Bha mi a' smuaineachadh, ma tha an sbruileach a thuiteas o bhord a' mhaighistir an so cho maith, ciamar a bhitheas am *builionn mòr* fhéin ann an glòire? Tha mise a ràdh ribh gu'm bi gu leòr agus ri sheachnadh an sin."

Aon uair thubhairt mi ris, "Carson nach bi thu 's an eaglais air uairibh?" Thubhairt e, "Bu mhaith leam bhi 'n sin, ach cha-n urrainn mi *mi fhéin a ghiùlan gu ceart ann.*" "Carson?" "Mata, a mhassa, tha fhios agaibh, tha an fheòil anmhuun 'n am shean aois; agus 'n uair a labhras iad 's a sheinneas iad mu Iosa, tha mise 'lionadh, agus is éigin domh glaodhaich gu h-ard, agus an sin their iad, 'Cuiribh a mach am fear iad, tha e a' deanamh troimhe chéile 's a choinnimh.'" "Ach bu chòir dhuit bhi 'n ad thosd, gus an ruig thu dhachaidh." "Oh, a mhassa, cha-n urrainn mi, is ann *a sgànainn* 'n an cumainn orm."

Thubhairt e, an uair a tha ni uam, tha mi 'g a iarraidh air an Tighearn, agus gheibh mi e, cuide dh' uairean mu'm bheil mi ullamh de 'n iarraidh, agus uairean eile tha e 'fuireach dh' fheuchainn am bheil earbsa agam as." Chuir sinn teagamh aon uair anns an ni, agus thubhairt e, "A mhassa, nach 'eil fhios agaibh gu'n do chuir an Tighearn na fithich le biadh do'n fhaidh? Tha e ceart cho fialaidh an diugh." Bha sinn 's an tigh là 'n uair a thainig coigreach a stigh. Thainig e, 'us chrath e làmh an t-seann duine, 'us thug e dha dollar. "Taing, taing, a mhassa. Deanaibh suidhe." "Cha-n fhaod mi, tha cabhaig orm. Tha mi an dùil nach 'eil dad 'tighinn riut. Slàn leat." "Stadaibh! Stadaibh! Mu'm falbh sibh, is maith leam fhios bhi agam, am bheil sibh air an turus dh' ionnsuidh na rioghachd? Theag-amh nach fhaic mise sibh tuilleadh. Am bheil sibh air turus chum tìr an t-sonais, far an rioghaich na naoimh gu bràth? Am bheil a' chòir-sgriobhta agaibh?" "Ciod e?" "A' choir-sgriobhta,—le ainm 'us seula le fuil Chriosd ris? Is éigin sin a bhi agaibh air neo cha teid sibh gu bràth troimh 'n gheata do 'n bhaile."

B'e 'aoibhneas bu mhò bhi 'cluinn-tinn gu 'n robh peacaich ag iarraidh Chriosd. Bheireadh e air gal le aoibhneas. Aon là, a' togail a dha laimh, ghlaodh e, "O Thighearna! gairm a stigh iad. O Thighearna! dean toileach iad an là do chumhachd." Aon là, ann an teagasg gu'm buineadh do pheacaich tuilleadh eud a bhi aca, thubhairt e "Tha mòran a' meas gu bheil iad ag iarraidh na diadhachd, ach is ann tha iad 'g a cur uatha fad na h-uaire."

Bu mhòr 'earbsa á focal Dhé. Ma bha cinnteas aige gu'n d' thubhairt an Tighearn ni, cha robh ni ann bheireadh uaithe a dhòchas as. Bha mi 'g a choimhead là le caraid a thubhairt, mar dhearbhadh air, "Uncle Johnson, tha thu a' creidsinn a leithid so?" 'us e ag aimneachadh puinngean àraidh a' chreidimh. "Tha, a mhassa, tha mi." "Ciod e a tha 'toirt ort a chreidsinn?" "Tha" ars esa, "a chionn gu'n d' thubhairt an Tighearn e" 'us e ag aithris earrainn no dha. "Mata, tha thu a' creidsinn a leithid so?" 'us mi ag ainmeachadh puinng a bha, a réir coslais, ag aghaidh na puinng' ud. "Tha, a mhassa, tha mi a' creidsinn sin mar an ceudna, a chionn gu'n d' thubhairt an Tighearn e," agus dh' aithris e rìs. "Ach faic an so, cha-n urrainn an dà chuid a bhi

fior; thubhairt thu gu'n robh thu a' creidsinn so 'us gu'n robh a' creidsinn *an ni so eile*. Nis ciamar bheir thu orra *cordadh* ri chéile? Cha-n urrainn iad le chéile bhi fior; tha e an aghaidh solus reusoin." Agus mar so bha mo charaid a' cur inntinn an t-seann duine troimh chéile le chuid feallsanachd. " A mhassa," ars' esa, " cha - n 'eil mise eòlach air an *fheallsanachd* agaibh, ach tha fhios agam gu'n d' thubhairt an Tighearn na nithean sin, agus chuir mise dearbhadh air an Tighearn fad ceud bliadhna (us e a' gal) agus cha dealaich mi nis *ri aon fhocal a thubhairt e*." Air dha sin a ràdh, shuidh e. Thubhairt mo charaid rium fo 'anail, " Foghnaidh sin; bheir mi thairis." O nach bu mhaith do mhòran gu'n robh iad mar a bha " Uncle Johnson ! "

Thraisg " Uncle Johnson " agus rinn e ùrnuidh, mar is gann a nithear an diugh. Bha a thrasgadh agus 'urnuidh fior agus dùrachdach. Thubhairt e " Sin na laithean air an abair mi ris a' chorp, ' Seas air ais an sin; tha mi 'dol a bheathachadh an anama an diugh.' "

Rug deuchainn mhòr air ann am bàs a mhnatha, a chaidh sios gu luath, ach le deagh dhòchas, do ghleann sgàile a' bhàis. Ach bha bròn 'us buaidh ri 'm faicinn cuideachd ann, fa chomhar tosd agus cudthrom a' bhàis? 'N a sheasamh an làthair cuirp mhairbh a mhnatha, le gnùis 'us lamhan air an togail suas, bha an seann duine ag éigheachd, " Slàn leat, 'Ellen, slàn leat, 'Ellen chaoimh; an éigin duit m' fhàgail? O Iosa ! tha Ellen ionmhuinn a' tighinn! Thoir àite-còmhnuidh dhi gus an tig mise. A Thighearn' Iosa! Ciamar dh' fhanas mi? Cuir an carbad a rìs." An sin, a' lùbadh ri taobh na leapa, leig e a bhròn ris d'a Shlànuidhear ann an ùrnuidh nach cluinn sinn a leithid rìs. O sin a mach, aig an tiodhlacadh, agus 'n a dheigh bha cor 'inntinn agus a ghiùlan ro thaitneach. Bha e aonaranach, oir bu duine e; agus o 'n bha dòchas aige ri bhi am flaitheanas, bha fadachd air a ruighinn.

Riamh an deigh bàis Ellen bha e mar gu'm bitheadh e 'feitheamh, mar a thubhairt e, " gus an tigeadh an carbad a rìs." Aon uair air dha éiridh o thinneas, thubhairt mi, " Shaoil leam gu'n robh d' uair air tighinn." " Shaoil leam féin " ars' esan " gu'm faca mi an carbad 'tighinn thar na beanntaibh, ach thubhairt guth ' Fuirich ort Uncle Johnson, ùine bheag. Thig mi a dh' aithghearr.' Agus ni mi sin ceud bliadhna eile ma 's e a thoil e."

Aon là thainig Dr. H. d'a ionnsuidh cuide rium. An deigh conaltraidh, nach di-chuimhnich mo charaid gu bràth, thubhairt e, " Is éigin dhomh nis falbh; slàn leat, Uncle Johnson, cluinnidh sinn a dh' aithghearr gu'n deachaidh thu thar Iordain, ach leanaidh sinne." " O seadh! a mhassa, o cheann iomadh bliadhna thubhairt daoine òga sin rium, agus goirid 'n a dheigh chluinninn gu'n deachaidh iad dhachaidh; tha mise air mo thurus fhathasd, ach fhuair mi riamh fios a chur uam."

Cha-n aithne dhuinn mòran m'a bhàs. Cha robh e fada gu tinn. 'S an uair nach do shaoil leis, thainig Mac an Duine.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN EARRAICH, 1875.

## "GUN AIRGIOD AGUS GUN LUACH."

"Ho! gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan; agus esan aig nach 'eil airgiod, thigibh, ceannaichibh agus ithibh; seadh, thigibh, ceannaichibh, gun airgiod agus gun luach, fion agus bainne."—ISA. LV. 1.




THA gach ni air am bheil 'anam 'cur feum, airson tìm agus bithbhuantachd, aige-san a ghabhas ri soisgeul Iosa Criosd. Tha "uisge," "fion," agus "bainne," a' filleadh annta làn ullachadh beatha, agus aoibhneis, agus sàsuchaidh do'r n-anamaibh.

A réir an stéidh-theagaisg againn, tha an t-ullachadh so air a thairgseadh *an nasgaidh*. Tha e *r'a cheannach* leinn —is e sin, gheibh sinn làn chòir air, agus làn chinnteas, ionnan agus mar gu'n ceannaicheamaid e. Ach tha an ceannach r'a dheanamh "gun airgiod"; agus air eagal gu'n saoileamaid gur éigin ni eile a thoirt am malairt air do'n Tighearn, tha e air a ràdh "gun luach." Tha cuid a' meas gu'm faod iad malairt a dheanamh, ged nach bitheadh ceannach ann. Dheanadh iad malairt ris an Tighearn agus bheireadh iad dha dealbh agus cleachdaidhean aoraidh, mar iocadh air a ghràs. Thuit cuid eile, nach robh air cho beag ceille, anns a' mhearachd cheudna, air dhòigh eile.

Tha dòchas aca á am faireachadh. Feumaidh trioblaid inntinn bhi aca, agus eudòchas mu'n urrainn iad tròcair fhaotainn. Mar sin ni iad am mi-chreidimh a tha 'n a pheacadh, 'n a ullachadh airson gràis; agus eudòchas a tha 'n a eusonoir do Dhia na tròcair, ni iad e 'n a uidheamachadh airson gabhail ri a thairgse. Tha cuid eile ann a mheasas gu'n coisinn atharrachadh giùlain, ùrnuidhean, ·fàgail an cuid do aobhar an Tighearna, feitheamh air teagasg fallan, no deanamh ghniomharan maithe, tiodhlacan gràis dhoibh. Tha na focail so a' labhairt riu sud uile, tha tiodhlacan Dhé "gun airgiod agus gun luach." Bu mhaith leam na briathran so a chur ann an suidheachadh gu'n tuigeadh na h-uile neach iad, agus nach togadh iad cearr mi. 'N uair a thearnar duine, is ann a chionn 'us gu'n do thearuinn Dia e gu saor; cha-n ann a chionn 'us gu'n do thoill e slàinte, no gu 'n robh e na 's ullaichte air a shon no neach eile.

I. Tha e iongantach le daoinibh a bhi 'cluinntinn gu bheil slainte "gun airgiod agus gun luach." Tha e cho iongantach leo, agus ged a dh' innseadh tu dhoibh e mìle uair 's an là gu soilleir, saoilidh iad gur e ni eile 'tha thu ag ràdh. Cha ghabh iad an toirt gu bhi 'faicinn gu'm faigh iad *na h-uile ni an nasgaidh*, slàinte *an nasgaidh*, agus a' bheatha mhaireannach mar thiodhlac saor o Dhia. Gun teagamh tha cuid a leughas an trachd so do'n aithne slighe na slàinte, agus a tha air an tearnadh, agus their iad gur fhad a bha iad ag éisdeachd an t-soisgeil, ach gus an do shoillsich Dia an Spiorad Naomh iad, nach do thuig iad riamh nàdur creidimh ann an Criosd, agus nach b'urrainn iad iad féin a thoirt gu bhi 'faicinn, an sin agus aig an uair, *dìreach mar a bha iad*, nach robh aca ach a bhi 'gabhail ri slàinte Dhé, agus gu'n ruigeadh iad air i bhi aca. Cha robh comas aca a chreidsinn gu'm b'e an soisgeul, ni cho simplidh. Dh' iarr iad diomhaireachd, doilgheas, agus ullachadh mòr; thuig iad na briathran ach cha do thuig iad brìgh gràis agus saorsainn an t-soisgeil.

Nis, carson nach fhaic duine so? Saoilidh mi 's a cheud àite, gur ann o *dhaimh an duine ri Dia*, *agus a bheachdan mearachdach air* a tha e. Saoilidh daoine gur maighistir cruaidh Dia. A' toirt breth air an Tighearn a réir an nàduir fhéin, cha-n urrainn iad smuaineachadh gu'n toir e maitheanas gu saor; agus ged a bhitheadh an rèite mhòr air a cur 'n an cuimhne, troimh am bheil Dia ceart an uair a dh' fhirearaicheas e an duine midhiadhaidh, tha iad a' meas fhathasd, a chionn 'us nach b' urrainn *iadsan* maitheanas a thoirt gu saor, gu'm feum Dia bhi cho mall riu fhéin le a mhaitheanas. Is beag is aithne dhoibh mu'n ghràdh mòr a thubhairt, "Mar is beò mise, deir an Tighearn Dia, cha-n 'eil tlachd air bith agam-sa ann am bàs an aingidh, ach gu'm pilleadh an t-aingidh o' shlighe, agus gu'm bitheadh e beò." (Esec. xxxiii. 11).

Tha ni eile a tha 'toirt an duine a dh' ionnsuidh na teanntachd so, is e sin *an t-àrdan aige*. Cha mhaith leis bhi 'n a dhiol-deirce am fianuis Dhé. Cha mhòr duine aig nach 'eil maith air choreigin a tha mòr 'n a shùilibh féin. Bithidh na daoine mora a' meas gur iad fhéin a 's fearr na na daoine bochda. Bithidh na daoine bochda cho mòr riu, a' meas gur iad fhéin fìor neart agus taice na tìre; tha iadsan neo-r eisimileach ma 's a fìor, ach cha-n 'eil ann a thaobh na diadhachd ach uaill pheacach. Tha an t-àrdan air 'fhilleadh ann an dearbh nàdur an duine. Cha mhaith leinn bhi air ar teàrnadh le tròcair, agus a bhi gun aobhar uaill idir againn. Bu mhaith leinn àite do'n fhéin-mholadh bhi ann. Gabhaidh an duine modhail gu h-olc ris innseadh dha, gur éigin da bhi air a theàrnadh air an aon dòigh ris a' mheirleach agus ris a' mhortair; gidheadh is e an fhirinn e oir tha slàinte do na h-uile neach "gun airgiod agus gun luach."

Aon uair eile, *Tha na h-uile creidimh*

*a bha riamh 's an t-saoghal, a dhealbh daoine, a' teagasg gu'm bheil tiodhlacan Dhé ri cheannach no ri thoilltinn le daoinibh.* Ma sheallas sibh, chi sibh air an aon taobh an Soisgeul a' teagasg saor-ghràis; ach gach aideachadh feallsa o chreidimh nan Cinneach agus nam Mahomadanach gu creidimh nam Papanach, ag iarraidh prìs air slàinte an anama. Crochaidh an Cinneach air croman iaruinn 'n a dhruim, no caraidh e fad cheudan de mhiltean. Bithidh turusan-cràbhaidh aig a' Mhahomadanach, agus mòran ùrnuidh-ean. Agus tha an Soisgeul 'romhainn gu fialaidh le uile thighean-tasgaidh Dhé fosgailte gu farsuinn, agus e a' glaodhaich, "Cia b'e neach leis an aill, gabhadh e uisge na beatha gu saor." (Taisb. xxii. 17.)

Ach, II. B'eigin gu'm bitheadh tiodhlacan an t-soisgeil "gun airgiod agus gun luach." Agus tha an t-aobhar tri-fillte.

An toiseach, o nàdur an Fhìr-thabhairt. Is e Dia a tha 'tabhairt. O, a dhaoine, an iarradh sibh gu'n reiceadh e a chuid maitheanais? Righ nan righ,—an iarradh sibh gu'n reiceadh e maitheanas do dhaoinibh air na h-uiread am fear? An iarradh sibh gu'n reiceadh e a Spiorad Naomh? Agus an tugadh sibhse airgiod air, mar a dheanadh Simon Magus? An urrainn sibh smuaineachadh mu Iosa a' siubhal air feadh Iudea a' reiceadh a chuid leighis?—ag radh ris an dall bhochd, "Ciod e a th' agad de na thug iad dhuit, a bheir thu dhomhsa airson do radhairc?" no, ag ràdh ri Marta agus Muire, "Thugaibh dhomh-sa na th' agaibh, agus togaidh mise 'ur bràthair Lasarus." Oh, is gràin leam bruidheann air! Ciod e cho sgìth 's a dh' fheumas an Tighearn a bhi de 'r féin-fhìreantachd, leis gach oidhirp agaibh air reic 'us ceannach a dheanamh ris! Is éigin do shlainte bhi saor o 'n is ann o Dhia a tha i.

A rìs, is eigin slàinte a bhi saor *o'n tha a luach cho mòr.* Mar a thubh-airt neach, "Tha i gun luach, o nach gabh a luach innseadh." Cha b' urrainn daoine prìs a chur air a' bheannachd so, agus is éigin d'a bhi gun luach. B' éigin do Dhia féin cruth dhuine a ghabhail, 'fhuil a dhort-adh, agus bàsachadh, chum maitheanas agus beatha shiorruidh fhaotainn do pheacaich; agus saoil thusa, an dean do dheòir, lùbadh do ghlùn, d' airgiod, agus faireachadh do chridhe, an tiodhlac mòr a cheannach dhuit? Oh, creid, o 'n tha e cho mòr, gur éigin gu'n toirear seachad an nasgaidh e.

Agus tha aobhar eile ann, ag éiridh *o chor uireasbhuidheach an duine.* Is éigin gu'm bi beannachdan saor-ghràis air an tabhairt "gun airgiod agus gun luach" a chionn agus nach 'eil airgiod againn ri thabhairt. Smuainichibh na 'm bitheadh gorta mòr 'n 'ur measg, mar a tha 's na h-Innsibh an ear, agus gu'n robh sibh gun airgiod, seadh, nach bitheadh uiread 'us aon sgilliun 'n 'ur measg. Nis, tha mise air mo chur le h-aran, agus tha mi ag iarraidh a reiceadh, agus ag ràdh. Nis, o 'n tha gorta ann is éigin an t-aran a bhi daor. Ach bithidh sinn modhail, gheibh sibh air tasdan a' bhuilinn e. Theireadh sibhse, "Cha-n 'eil coire ri fhaighinn do'n phrìs, ach cha-n 'eil sgillinn idir againne. Cha-n urrainn sinne a cheannach uaithe." Mata lughdaich-idh sinne a' phrìs, gheibh sibh air da sgillinn e. Faodaidh sibh nis 'ur leòr bhi agaibh dheth. "Is truagh sinn" theireadh sibhse, "Cha-n 'eil an dà sgillinn fhéin againn." Mata, gheibh sibh air feòirling e, agus c'àite an robh aran riamh cho saor? Gidheadh bhitheadh an éigh fhathasd ann, "Cha-n 'eil feòirling fhéin againne, tha sinn gu h-uile falamh." So, so, mata, gheibh sibh an nasgaidh e, agus gheibh sibh greim eile leis. Tha sibh a' gabhail iongantais ri sin. Eisdibh ris na briathraibh: "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu fhéin, *agus do thigh.*" Is e sin an greim eile a thuilleadh air na dh' iarr no na smuainich iad. Nach fior gur éigin gu'n tugadh Dia a' bheatha mhaireannach an nasgaidh a

chionn agus nach 'eil ni agaibh r'a thabhairt mar phrìs air an tiodhlac? Is ann an so tha an teanntachd gu bheil a' phrìs ro bheag airson ardain an duine. Bithidh luchd-reicidh 's an t-saoghal a' strì ri daoine *a thogail* a dh' ionnsuidh prìs na tha iad a' reiceadh a thabhairt, ach is e tha uamsa *an leagail* chum a ghabhail air prìs cho beag; feumaidh iad ni a bhi, no a ghealltuinn, no a dheanamh, Ach is e so dòigh an t-soisgeil, "Gun airgiod agus gun luach."

III. Ma 's ann "gun airgiod agus gun luach" a tha e, ciod e ris? Mata, 's a cheud àite, *Tha sin 'g a dheanamh comasach dhuinne an soisgeul a shearmonachadh do na h-uile creutair.* Na 'm b' éigin sealltuinn airson ullachadh ann an cridhe an duine, no maith 'n a chaithe-beatha, cha b'urrainn sinn tròcair a thairgseadh *do na h-uile.* Is ann do dhaoinibh ullaichte a b' éigin a thairgseadh, agus b'e an t-ullachadh a' phrìs. Tha an fhìrinn mhòr gu bheil tròcair Dhé "gun airgiod 'us gun luach" 'g ar deanamh comasach air soisgeul Chriosd a shearmonachadh do na h-uile duine, 'us bean, 'us leanabh beò.

A rìs, *tha e a' toirmeasg eudòchais.* 'Eudòchais, c'àite am bheil thu? "Gun airgiod agus gun luach;" co do'm buin eudòchas? Tha thu a 'cur do laimh 'n ad phòc, agus cha-n fhaigh thu dad ann. Cha-n 'eil ni uait; tha slainte "gun airgiod." Tha thu ag amharc ri 'd chridhe, agus cha-n fhaigh thu dad an sin! Cha-n 'eil ni uait chum tighinn a dh' ionnsuidh Chriosd, oir tha a ghràs "gun luach." Sheall thu ri do chaithe-beatha; tha e falamh, dubh. Tha sin fior, ach thainig Criosd a dh' iarraidh pheacach. Cia b'e air bith thu, *Ma tha slàinte r'a fhaighinn an nasgaidh,* cha-n 'eil thusa ro bhochd chum 'fhaotainn. Cha-n urrainn thu bhi ro chaillte airson an t-soisgeil, oir, "Tha Criosd comasach air a bhi 'tearnadh gu h-iomlan iadsan uile a thig chum Dhé trid-san." (Eabh. vii. 25.)

'S an àite mu dheireadh, *tha e a' lionadh le spiorad buidheachais*, agus tha sin a' gintinn naomhachd. Seallaibh ri so. Tha duine air a thearnadh gu saor, tha maitheanas aige o shaorthròcair Dhé! Ciod a their e? "Mo Dhia, cia mar a chuir mi a' bhreug as do leth! cia mar a labhair mi olc umad! Ach mhaith thu mo pheacadh; rinn thu do leanabh dhiom; thug thu do Mhac chum mo shaoradh. Mo Dhia, tha gràdh agam dhuit! Ciamar a nochdas mi mo ghràdh?" Their cuid gu bheil soisgeul saor a' toirt neach gu amharc air peacadh mar ni beag. Is e th' ann bàs a' pheacaidh, beatha gach subhailc, agus freumh na naomhachd; agus anns an anam ginidh e eud airson an Tighearna.

"Labhair mu mhodh! Uain ghlòrmhor Dhé,
'S e am modh a 's fearr, gràdh thoirt duit féin."

Tha an caithe-beatha a 's gloine ag éiridh o spiorad buidheachais airson maitheanais, gràis, agus beo-dhòchais air am faotainn mar thiodhlacan saor o Dhia.

Gun tugadh an Tighearn sibhse uile gu slàinte 'ur n-anaman a ghabhail uaithe "gun airgiod agus gun luach."

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1875.

## A' BHEATHA MHAIREANNACH.



Cha-n airidh a' bheatha "tha làthair," ris am bheil ceangal cho dlù aig daoinibh, air ainm beatha idir. Cha-n 'eil i ach bochd aig a' cheum a 's fearr; diomhain agus goirid an uair a 's fhaide i; air a deanamh suas le nithibh a chaitheas as ann am bhi 'g an cleachdadh. Tha cho beag brìgh innte, agus tha na th' innte cho diomain gur gann a ghabhas a ràdh gu bheil sinn *beò* an so. Is e tìr na dream a tha 'bàsachadh agus cha-n e "tìr nam beò" an talamh.

Thachair caraid ri caraid eile nach fhac e o chionn àireamh bhliadhnachan, agus dh' éigh e, "Ciod e so! am bheil thu fhathasd an tìr nam beò?" "Cha-n 'eil" ars' esan, ach tha mi faisg air. B'e an saoghal thall "tìr nam beò" dhasan. Is ann an sin bha a chuibhrionn. Bha e a' siubhal gu luath chum na beatha; bu mhò bha de bhàs na de bheatha aige an so, agus cha robh aig 'fheobhas aige ach samhladh air sin ris an robh dòchas aige.

Tha crìoch air a' bheatha "tha làthair," agus cha-n 'eil i fad as. Mar a thuiteas an duilleag, bàsaichidh an duine. Mar a chrionas am blàth, crionaidh an duine. Mar a dh' fhalbhas neul an t-samhraidh o na speuraibh falbhaidh an duine agus cha-n fhaicear e na 's mò. Mar a ruitheas na h-aimhnichean a dh' ionnsuidh a' chuain, ruithidh an duine a dh' ionnsuidh na bith-bhuantachd anns am bheil na h-uile ni 'g a thaomadh fhéin. Is goirid, goirid là an duine! Is gann a tha e beò, 'n uair is éigin da bàsachadh!

Ma tha "a' bheatha tha làthair" air a lionadh a mhàin le nithibh aimsireil, is ann is ro ghoirid agus bhochd a tha i. A bhi ann mar an dearbadan-dé, cha bheatha sin. Chuala sinn mu neach an uair a thuig i an toiseach gu'n robh anam aice, agus Dia ann, agus siorruidheachd roimhe, a ghlaodh le bròn 'n a h-anam, "Cha bheatha beatha mur aithne dhomh an Ti a thug i." Sgriobh neach eile o cheann da cheud bliadhna an uair a thuig e diomhanas an t-saoghail 'tha làthair: "Dh' fhairich mi luach nithean Dhé; bha am peacadh agam mar ifrionn; chunnaic mi an saoghal agus a dhiomhanais uamhasach agus cunnartach; b' eagallach gnothuch bhi ris no a bhi saoibhir; chunnaic mi a là a' tighinn; bha briathran an fhocail cudthromach leam; bha an Slanuidhear mòr agam; chunnaic mi fulangas Chriosd a rìreadh; chunnaic mi mo là mar bhruadar no mar chluich cloinne gus a nis; agus shaoil leam gu'n robh an saoghal 'n a chodal."

Tha beatha ann mata nach 'eil 'n a beatha; agus tha beatha ann a tha 'n a beatha. Labhair Dia ruinn orra sud le chéile. "Theid fasan an t-saoghail am mugha," ach "an neach a ni toil Dhé mairidh e gu bràth." "Diomhanas nan diomhanas, ars' an searmonaiche; is diomhanas na h-uile ni." "Tha na nithean a chithear aimsireil, ach na nithean nach fhaicear siorruidh.

Is ann mu'n "bheatha a tha chum teachd," "a' bheatha mhaireannach" a labhair Dia cho tric ruinne. Tha i làn, beannaichte, glòrmhor, siorruidh. Is aithne do Dhia a brìgh agus a luach. Is aithne dha ar feum oirre; gur truagh dorcha bhi a dh' easbhuidh oirre; agus mar sin tha e a' sparradh oirrne ar còir a dheanamh cinnteach; oir as a h-eugmhais b' fhearr dhuinn bhi mar na h-ainmhidhean gun anam; b' fhearr nach d' rugadh riamh sinn.

Is ann mu'n "bheatha mhaireannach" a tha Dia 'labhairt ruinn 'n uair a tha e ag ràdh "'n a lathair-se gu'm bheil lànachd aoibhneis; agus mòr shubhachas aig a dheas laimh gu siorruidh." Is ann mu'n "bheatha mhaireannach" ud a labhair an Tighearn Iosa ruinn cho tric 'n uair bha e an so, agus a tha e fhathasd a' tairgseadh do 'n pheacach mar thiodhlac saor, gun airgiod agus gun toillteanas, ach a' cathachadh air gu'n gabhadh e gu saor an ni a thainig esan a cheannach dha.

Tha a' "bheatha mhaireannach" so a' toiseachadh le saorsainn o 'n fheirg a tha chum tighinn. Is fhad a choidil am peacach codal a bhàis, ach tha e air a dhùsgadh nis le h-eagal cunnairt agus breitheanais. Cha-n fhaigh e cabhar *a stigh;* cha thearuinn e e fhéin. Cha-n fhaigh e cabhar *mu thimchioll* da; oir ciod e 'ni daoine an aghaidh Dhé? Cha-n fhaigh e saorsainn le bhi ag ràdh ris fhéin nach 'eil a pheacadh cho mòr. Bheir e oidhirp air a chaithe-beatha a leasachadh, ni e ùrnuidh, ni e obair, ni e strì, ach tha ni fhathasd uaithe, cha tionndaidh sud uile an fhearg air falbh. Is ann mar so a rinn Luther, ann an là a dhùsgaidh, ùrnuidh agus trasgadh, agus a chlaoidh e an fheòil, agus a dhìrich e an staidhir naomh 's an Roimh. Ach uile an diomhanas.

Seallaidh e *suas,* agus chi e ceud dearrsadh an dòchais. Cluinnidh e guth, "Is mise, mise féin esan a dhubhas d' euceartan as air mo sgath féin, agus do lochdan cha chum mi air chuimhne."

Tha e nis 'n a chabhaig. Is éigin

da teichcadh o 'n bhàs 's an d' rugadh e. Is éigin da bhi beò. Chaill toilinntinn fheòlmhor, gnothuch aimsireil, cairdeas dhaoine am blas. Is éigin da a' bheatha fhaighinn air an d' fhairich e nis 'fheum. Coltach ris an fhear-thuruis, fo eagal gu'n loisgear am baile 's an d'rugadh e, agus 's am bheil a chòmhnuidh, le teine, tha e a' ruith a mach as, a dh' aindheoin gach bacadh a chuirear air, a' glaodhaich, "BEATHA, BEATHA, A' BHEATHA MHAIREANNACH." Tha e a' gabhail air adhart le cabhaig, air amaibh faodaidh bhi gun a' bhi 'leantuinn na slighe ceirt, ach gun fhois a ghabhail gus an ruig e aig crann-ceusaidh Mic Dhé air a' bheatha tha e ag iarraidh.

*Tha a' bheatha so ro luachmhor.* Mur ruig duine air i bhi aige, "b' fhearr nach d' rugadh riamh e." A bhi gun ni air bith ach *am bàs* an so, agus bàs na 's uamhasaiche bhi roimhe thall, is brònach a' chuibhrionn sin do 'n duine. Agus mar is gruamach am bàs so, is luachmhor a' bheatha tha Dia a' tairgseadh 'n a àite. Cha ghabh a luach innseadh. Is e Dia mhàin a 's urrainn a mheas. Bithidh sealladh aig an anam chaillte an deigh so air luach na chuir e uaithe; agus ged nach léir dha a nis e, tha e luachmhor thar na chithear air an talamh. Oh thusa, a bheatha ghlòrmhor, ciod e an dimeas tha air a dheanamh ort le daoinibh! 'N am b' aithne do dhaoinibh thu, na tha iad a' call ann am bhi 'g ad chall, agus na choisneadh iad le bhi 'g ad fhaotainn, nach reiceadh iad na th' aca chum coir fhaighinn ort?

*Tha a' bheatha mhaireannach so ro bheannaichte.* Is ainm eile "beatha" air aoibhneas, agus is i a' bheatha mhaireannach aoibhneas maireannach. Tha sonas neimh gu léir ann. Is e a dearbh bhrigh sin ris am bheil Criosd ag ràdh "m' aoibhneas," agus "mo shìth." Is beatha so nach urrainn sinne a dheanamh aithnichte le cainnt. Is éigin i bhi aig neach mu'n tuig e i. Cha-n fhaca suil, cha chuala cluas, cha do bhreithnich cridhe an duine i. Is i air na bhlais an Coirneal Gardiner 'n uair a chunnaic a shùil an toiseach Criosd air a cheusadh, agus an uair a rainig e air sìth troimh an fhocal ud "Neach a shonraich Dia 'n a iobairtréite trid creidimh 'n a fhuil."

*Tha a' bheatha mhaireannach so ro ghlormhor.* Is e beatha a th' ann am measg glòire; is e beatha a th' ann "air a deanamh suas de ghlòire" mar a their seann ùghdar. Is e beatha a th' ann ann an rioghachd Dhé. Is e beatha a th' ann 's a bhaile neamhaidh. Is e beatha a th' ann an làthair nan aingeal. Is e beatha th' ann le Dia, agus ann an Dia féin.

Ma tha a' bheatha so caillte, tha na h-uile ni caillte. Ma tha a' bheatha so air a cosnadh, tha na h-uile ni air a chosnadh. Ma tha i caillte, tha an t-anam caillte, tha neamh caillte, tha sonas caillte. Cia mòr a' cheisd mata, ciamar a ruigeas sinn oirre!

Tha i 'tighinn thugainn *troimh chreidimh.* DO 'N TI NACH DEAN OBAIR, ACH A THA A' CREIDSINN," (Rom. iv. 5), buinidh a' bheatha. Tha a' bheatha a' luidhe aig dorus a' pheacaich. Tha an soisgeul 'g a leigeadh sios an sin. Tha Criosd 'g a leigeadh sios an sin. Tha an t-Athair 'g a leigeadh sios an sin. Tha an Spiorad Naomh 'g a leigeadh sios an sin. "Is e so an fhianuis gu'n d' thug Dia dhuinne a' bheatha mhaireannach; agus tha a' bheatha so againn ann a Mhac." (1 Eoin v. 11). Ach tha a' bheatha so air an taobh a mach dhuinn gus an creid sinn. Is ann an uair a chreideas sinn a tha sinn 'g a gabhail a stigh. Is ann an sin a tha i 'tighinn gu bhi againn. "An ti a chreideas, tha a' bheatha mhaireannach aige." Cha-n e an ti "a chreideas" agus "a dh' oibricheas," ach an ti "a chreideas." Tha na h-oibre *a' leantuinn* na beatha 'us cha-n ann *a' dol roimhe.* Is eigin a bhi beò mu'm bi na h-oibre againn.

Is tearc iad a dh' aidicheas gu m faighear beatha air dhoigh cho simplidh, saor.

Ach cha 'n iad smuaintean dhaoine smuaintean Dhé. Tha daoine 'meas gur éigin doibh saothrachadh airson

na beatha so. Tha Dia a' rùnachadh a tabhairt—a tabhairt gu saor. Cha-n iad slighe dhaoine slighe Dhé. Tha a rathad fhéin aig an duine air beatha fhaotainn, agus saothraichidh e o là gu là air a son, a' meas gu'n coisinn e i le a shaothair. Tha rathad Dhé an aghaidh so. Tha e 'tighinn a dh' ionnsuidh an duine ghniomhaiche so, a tha 'g a sgìtheachadh féin le a chuid oibribh diadhaidh, a' meas gu'n ruig e air neamh a chosnadh, agus ag ràdh: "Tha thu am mearachd le do smuaintibh agus do shlighibh; cha ruig thu flaitheanas am feasd le do ghniomharaibh; tha iad ro bhochd gu neamh a chosnadh leo; ma tha neamh ri chosnadh is éigin ni na 's luachmhoire bhi air a thoirt air; cha d' fhàg mise e gu bhi air a cheannach 'us air a reic mar sin; cheannaich m' aonghin Mhic e airson pheacach, agus tha mi nis 'g a thoirt dhuit mar mo thiodhlac, a gheibh thu airson a ghabhail."

Tha iompachadh a' mhartair Latimer troimh "Bhilney beag," mar theireadh e ris, 'n a fhoillseachadh breagh air soisgeul saor, simplidh. Bha Latimer mar a bha Saul o Tharsus eudmhor airson na seann slighe, a' teagasg an aghaidh soisgeil ùir a' mhaitheanais trid creidimh gu dùrachdach. Chreid Bilney an deagh naigheachd, agus bha e a' coiseachd 's an t-solus. Bha truas aige ri a charaid ionmhuinn ach dall, agus dh' iarr e saorsainn bhi aige. Chaidh e a dh' ionnsuidh tigh Latimer, agus dh' iarr e cead "aideachadh" a dheanamh dha. "Oh" ars' Latimer "tha e 'tighinn a dh' aideachadh a mhearachd" agus ghabh e gu toileach ris. Chaidh Bilney, "Bilney beag" sios air a ghlùnaibh agus dhoirt e mach 'anam. Dh' innis e cho truagh 's a bha e aon uair fo uallach cionta, agus mar a dh' iarr e an diomhanas maitheanas 'fhaighinn troimh 'oibribh fhéin. Dh' innis e mar a shaoradh e o 'uallach, agus mar a fhuair e sìth le amharc air Uan Dé. Dh' innis e mu'n atharrachadh. Labhair e mu'n t-sìth 'us mu'n t-solus, mu Spiorad an uchdmhacachaidh troimh an glaodhadh e *Abba 'athar*, a fhuair e. Dh' éisd Latimer gun amharus air bith aige. Bha buaidh mhòr aig aideachadh a charaid air. Anns an aideachadh ud labhair Dia ris mu ghràdh saor ann an Criosd. Dh' éirich Bilney. Dh' fhan Latimer a' beachd-smuaineachadh. Chunnaic e a pheacaidhean mòra. Chunnaic e diomhanas a chuid oibre gun bhrìgh. Labhair e ach b' ann le anam goirt. Ciod e ni e le a pheacaidhean? Tha Bilney a' teagasg an t-soisgeil ghloine. "Ged a bhitheadh do pheacaidhean mar sgarlaid, bithidh iad geal mar an t-sneachda. Dh' éisd Latimer agus chreid e an soisgeul.

Is i so teachdaireachd Dhé do chloinn nan daoine. "BEATHA MHAIREANNACH!" Beatha 'tha a' filleadh innte maitheanas, agus aoibhneas, agus solus, agus fàbhar Dhé gu bràth. Is e so an ni air am bheil Dia 'labhairt ruinne ann a ghràdh; is e so an ni a tha e a' sparradh oirrne chum gu'n tearnar sinn. Tha e eudmhor a thaobh so. Cha-n ann a' mealladh a tha e. Is aithne dha bàs 'us beatha, agus tha e ag iarraidh oirnne, le truas 'us dùrachd firinneach, beatha mhaireannach a ghabhail uaithe, a bheir dhuinn sonas gu bràth.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AN CEITEAN, 1875.

## ROWLAND HILL.



*See page* 2.

Rugadh Rowland Hill 's a bhliadhna 1745, agus b' i a chrioch, a réir coslais, slàinte Chriosd a dheanamh aithnichte. 'S an là againne, theireadh sinn Soisgeulaiche ris, mar Mhr. Moody. Ach b' aon e dhiubhsan "nach iomadh uasal" a chaidh ghairm, oir bhuineadh e do theaglach saoibhir, ainmeil; bu mhac e do 'n Ridir Rowland Hill, fear Hawkstone ann an Shropshire. Mar a thugadh an t-abstol Peadar gu Criosd le a bhràthair (Eoin i. 41, 42), is ann mar sin a rinn a bhràthair Richard do Rowland, 'n uair a bha e 'n a òganach. Cha do cheil e an t-atharrachadh, ach ag innseadh d'a chompanaich 's a sgoil mu ghràs Dhé da fhéin, bu mheadhon e air àireamh dhiubh a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd.

Aig an oilthigh, ann an Cambridge, chuireadh 'n a aghaidh cho chruaidh 'us gu 'm b' àbhaist da ràdh "nach d 'amhairc aon neach air le gean maith ach an seann fhear-glanaidh nam bròg aig a gheata, aig an robh gràdh Chriosd 'n a chridhe." Ach an ceann

ùine bhig e chunnaic e aireamh de na foghlumaiche, de 'n aon inntinn ris a' cruinneachadh timchioll da. "Chunnaic mòran e, agus bha eagal orra, agus dh' earb iad as an Tighearn" (Salm xl. 3). Bha e fhéin agus beagan eile de na h-òganaich, a bha a' coimhead air muinntir thinn, air am misneachadh fo thàire agus fuath le daoinibh diadhaidh mar a bha Deorsa Whitefield.

Thòisich e air searmonachadh a mach—air dha fhaicinn gu 'n robh a chomas labhairt agus a bhriathran geura taitneach do 'n t-sluagh, aig an robh dòchas ri 'n cluinntinn, cia b 'e àite 's am bitheadh e. Bha e làidir 'n a phearsa mu choinnimh 'oibre. 'N uair bha e 's an oilthigh, bha e foghainteach, fearail thar chàch, an gleachd 's am marcachd; 'us shnàmhadh e dà mhìle an aghaidh sruth na h-aimhne, mar dhearbhachd air a chomas. Thòisich e 'obair airson anaman dhaoine, làn eud 'us creidimh, 'n uair nach robh e ach bliadhna thar fhichead a dh' aois.

Cha deachaidh a ghabhail a stigh mar mhinistear an Eaglais Shasuinn gus a bhliadhna 1773. Eadhon an déigh sin, is ann air chuairt a 'searmonachadh a bhitheadh e. Iarrtuinneach air càch a mhisneachadh, bha e geurrannsachail aig an àm cheudna, agus cha ghabhadh e luchd-cabhair aineolach. Air aon neach dhiubh so a thairg a chuideachadh, agus a bha 'labhairt gu luath mu nach bu chòir "talanna bhi air am folach ann an neapaicinn" chuir e uamhas le ràdh ris, "mar a b' fholaichte a bhitheadh iad aige-san gur ann a b' fhearr."

'Sa bhliadhna 1771 gheibh sinn e a' searmonachadh do mhiltibh, "an sluagh 'g an giùlan féin le aire uamhasach" mar a labhair e air Isaiah xl. 22, "*Cha-n 'eil sìth ann, deir mo Dhia, do 'n aingidh.*" Ann am Bristol thainig na mìltean a dh' éisdeachd aig cuig uairean 's a mhaduinn. Is minig a fhuair e tàire,—air uairibh uibhean groda 'g an tilgeadh air, &c., ach thog an Tighearn suas luchd-còmhnaidh dha. Ann am Wotton 'n uair a shearmonaich e a mach, thog duine clach gu 'thilgeadh air, ach rug fear eile air a ghairdean, ag radh ris "Ma bheanas tu dha, cuiridh mi an ceann dhiot!' 'cosmhuil ris mar thubhairt Nebuchadnesar mu na h-òganaich Eabhrach (Dan. iii. 29)—An Tighearn mar sin a' cleachdadh meadhonan iongantach chum a chuid fhéin a dhion. Thubhairt càirdean gu'n robh e neoghlic, ach theireadh esan, "Tha na h-aimsirean agus na slighean-sa o Dhia, agus treòraichidh iad chum Dhia."

Sgriobh caraid an Lunnun, an déigh dha bhi 's a bhaile sin 's a bhliadhna 1772, "gu'n d' fhuair ceudan, seadh mìltean cuideachadh;" litrichean-buidheachais 'g an toirt a stigh do 'n mhinistear o theaghlaichean a fhuair maith o 'n mhinistear.

B'e suaicheantas a thigh, "*Gabh air adhart*" agus fhreagair e gu maith e; agus chuidich a shaoibhreas saoghalta leis. Air adhart a ghabh e o bhliadhna gu bliadhna. Choisinn a dhoigh bheothail, a mhac-meanmhuinn shoilleir, agus na nithe aoibhinn a theireadh e mòr chliù dha o 'n t-sluagh. Is iomadh ni a chaidh aithris mu gheiread a chainnt, ach 'n a là fhéin bha cuid diubh sin air an deilbh leis na paipeirean-naigheachd, agus sin chum cùis fanoid a dheanamh dheth, us cha-n ann a réir na fìrinn. Mar is trice, bha a theagasg fallan, simplidh, le beothalachd agus eud mòr.

Dh' aithriseadh e gu minig an ràdh "nach fiù searmoin anns nach bi na tri nithean ud "*Milleadh troimh an tuiteam, Saorsainn troimh Chriosd, agus Aithbhreith troimh 'n Spiorad.*"

Aon là, a' teagasg o Eph. iii. 19, thog e a shùilean gu h-obann suas, agus ghlaodh e "Cha ruig mi an ni àrd tha 'n so, ach thoir leam, nach 'eil an t-iasg a 's meanbha a tha 's a chuan a' gearain air farsuingeachd na doimhne mòire. Is ann mar sin a tha e leamsa. Faodaidh mi dol a stigh a rannsachadh ni tha cho mòr 'us nach urrainn mi a mheudachd a thuigsinn gu bràth! Gràdh Chriosd aith-

neachadh a tha 'dol thar eolais." A' searmonachadh aig Kingswood dlù do Bhristol, do luchd-cladhachaidh a' ghuail, chiteadh sruthan dheur, mar a labhair e, a' deanamh claisean air aghaidhean dubha nan daoine. Tha e taitneach aig àm eile bhi 'g a fhaicinn ann an seann eaglais Dhr. Doddridge aig Northampton a' gabhail mar stéidh theagaisg—" Mar a thog Maois an nathair suas 's an fhàsach, is ann mar sin is éigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas, chum 'us cia b'e neach a chreideas ann nach bàsaich e, ach gu'm bi a' bheatha mhaireannach aige."

Air amaibh sgriobhadh a charaid, Berridge o Everton, focal comhairle:—" Coma leat bhi 'n ad fhear-labhairt deas ; is ann le fuaim adhaircean reithe a tha ballachan na h-uile Iericho air an leagadh sios : " " na cuir sios ni air bith ach Satan, agus na cuir suas ach Criosd." Thubhairt Sheridan, fear-labhairt mòr, " Is maith leam a chluinntinn, oir thig a theagasg dearg-teith o a chridhe."

Bha duine a bha ag obair 'n a lios air fhaighinn ciontach de mhòran goid, agus an uair a thubhairt Mr. Hill ris " Ciamar nach do ghoid thu riamh uamsa ? " " Tha cuimhne agaibh," ars' esa, " air a phreas aitinn faisg air an tigh, is minig a dh' fholaich mi mi fhéin an sin m' oidhche, an dùil gu'm faighinn stigh a ghoid, ach b' eagal leam. Thubhairt ni eigin rium, is e duine le Dia tha 'n so, is e tigh na h-ùrnuidh a th' ann,—ma ni mi olc an so, beiridh iad orm, gu cinnteach ! "

An uair a bha an eaglais aige 'g a togail an Lunnun 's a bhliadhna 1783, b' àbhaisd da a' chlann bheag a bhitheadh a' tionail mu 'n obair a chruinneachadh, agus innseadh dhoibh mu shlighe na slàinte, a' toirt aran milis leis 'n a phòc, a bheireadh e dhoibh, chum an tarruing d' a ionnsuidh. B' e a' cheud neach thug àite sònraichte do Sgoilean-sàbaid ann an obair a' choimhthionail. Bhitheadh a' chlann ro stoilde am feadh 's a bhitheadh e ag ùrnuidh.

Bha e uair 'us uair an Alba, a' cheud uair 's a bhliadhna 1796. Thoisich e air searmonachadh an Duineidin 's an t-seann Tighchluich aig ceann Leith Walk, ach thainig e gu bhi cho dòmhal gu 'm b' éigin doibh an taobh a mach a ghabhail. Chruinnich deich mìle sluaigh m'a thimchioll air a Chalton Hill. Thug cumhachd a ghutha air gu 'n d' rainig e air an t-sluagh ud uile. Chaidh mòran iompachadh. Thainig na saighdearan agus daoine de na h-uile seorsa a dh' éisdeachd. Air dha turus beag chum searmonachaidh a ghabhail 's a Ghaeltachd an iar, thill e do Dhuineidin; agus tha e air aithris nach bu lugha na fichead mìle sluaigh a chruinnich air a' Chalton Hill chum éisdeachd ris mu ghràs Dhé 's an t-soisgeul.

Thubhairt e aon uair mu fhear-teagaisg, " Tha e a' searmonachadh mar a dh' itheas asal cluaran, gu ro fhaicilleach ! " Cha b' ann mar sin bha esan. " A chionn 's gu bheil mi eudmhor their cuid gu bheil mi euceillidh, ach tha mi 'labhairt briathran na fìrinn agus na ceille. 'N uair a thainig mi so an toiseach, bha mi a' coiseachd air an tulach ud thall. Chunnaic mi an talamh a' tuiteam sios an toll, agus a' tiodhlaiceadh triùir dhaoine beò fodha. Dh' éigh mi gu h-àrd, 'us thainig cabhar as a' bhaile ud shios, ged a bha e mìle air astar uainn, agus thearuinn sinn dithis diubh. Cha d'thubhairt duine rium an sin gu 'n robh mi gun chiall; agus an uair a chi mi *sgrios siorruidh* ullamh air tuiteam sios air daoinibh, agus an tiodhlaiceadh fodha gu bràth, ma dh' éigheas mi riu teicheadh, an ann gun chiall a tha mi ? Cha-n ann, a pheacaich, cha-n 'eil mi gun chiall an uair a dh' eigheas mi riutsa teicheadh airson tearnaidh a dh'ionnsuidh Chriosd anns an t-soisgeul ! "

Air amaibh bheireadh an inntinn aoibhinn aige air nithean a ràdh nach abradh daoine eile 'n an teagasg. Thainig cuid air là fliuch a dh' ionnsuidh na h-eaglais airson fasgaidh o fhrois. Thug e an aire dhoibh 'us thubhairt e, " Tha coire ri fhaighinn

do chuid airson *cleòc* a dheanamh de 'n diadhachd, ach cha-n fhearr iadsan a dheanadh *umbrella* dhith." Thubhairt fear leis am bu toil an deoch ris la, "Saoil sibh, an cuir gloine a dheoch làidir gràs á mo cridhe?" "Cha chuir," ars' Mr. Hill, "cha-n 'eil srad a ghràs ann."

Bha na nithean aoibhinn sin aige cuide dh' uairean a mhàin, ach tharruing iad cuid g' a éisdeachd, a fhuair nithean eile mu 'n do dhealaich iad ris.

Bha e mòr aig an t-sluagh gus a lá mu dheireadh. An uair a bha e an Alba 's a bhliadhna 1824, agus a shearmonaich e an Liverpool air a rathad dhachaidh, bha an sluagh cho mòr gu 'n cualadh neach ag ràdh "Cha-n 'eil maith iarraidh dhol a stigh, tha iad a 'taomadh thairis mar pheasair á soitheach-tomhais." Is urrainn sinn 'n ar là féin so a thuigsinn: oir chaidh na mìltean a chruinnich a dh' eisdeachd teagaisg Mhr. Moody agus seinn Mhr. Sankey thar ni mu 'n do leugh sinn riamh, aon chuid aig Rowland Hill no Deorsa Whitefield.

Bha e ri obair soisgeulaiche fad tri fichead bliadhna 's a deich. Chaochail e aig aois ceithir fichead bliadhna 's a naoi. "Oh, gu 'm b' urrainn mi tuilleadh a dheanamh airson mo Dhia! Oh, gu 'm b' urrainn mi tuilleadh anaman a thoirt a chum Chriosd!" Is ann mar sin a labhradh e, mar a shuidh e sios, a' meadhrachadh leis fhéin. 'N a laithean deireannach bha an laoidh ud le Gambold tric aige—

'S an uair thig am bàs,
Bithidh m' éigh, thoir gu 'd thàmh,
Oir ghràdhaich mo Thighearn mi, carson cha ghabh ràdh.

*Agus cha-n fhiosrach mi carson!*
Tha na h-uile peacach a thearnar 'n a chuimhneachan air gràdh saoraidh, diomhair." An uair mu dheireadh a labhair e aig Walworth, air dha an t-seirbhis a chodhunadh, choisich e sios meadhon na h-eaglais. Is e am feasgair a bh' ann; bha na soluis air an cur as; bha an coimhthional air sgaoileadh; bha tosd 's an àite; ach le guth iosal thubhairt e ris fhéin,—

'S an uair thig am bàs,
Bithidh m' éigh, thoir gu 'd thamh,
Oir ghràdhaich an Tighearn mi, carson cha habh ràdh.
Ach so tha mi 'faotainn,
Gu bheil sinn air aonadh,
'Us cha teid es' gu gloir, 'us mis' fhàgail 'n am aonar.

Chaochail e 's a bhliadhna 1833. Thubhairt e air an là roimh a bhàs, "Is e Criosd na h-uile ni do dhuine tha 'bàsachadh. Ach bu mhaith leam a bhi naomh, cosmhuil ris an Tighearn." Thubhairt iad ris "An dealaicheadh sibh ri 'r dòchas air sgàth an t-saoghail?" "Cha dhealaicheadh air sgàth dheich mìle dhiubh."

A cho-pheacaich, is ann 'n a ghràdh a chuireas Dia 'leithid sud a theachdair a dhùsgadh saoghail a tha 'n a chodal. Ghuil Iosa os cionn Ierusaleim, airson gu'm fac' e an sluagh 'dol a dhìth. Rinn e aoibhneas 'n uair a thill na tri fichead 'us a deich, oir bha fhios aige air a ghlòir air an ruigeadh an creidmheach. Is gràdh so! Gràdh 'feitheamh air a bhi gràsmhor. Ann an Criosd tha an fhuil, an fhìreantachd, agus an Spiorad a thearnas. Agus nach "tig sibh d' a ionnsuidh chum gu 'm bi beatha agaibh?" (Eoin v. 40.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1875.

## AM BHEIL I FIOR?




ACTS viii. 21.

A LEUGHADAIR, ciod e so mu'm bheil mi a' farraid? Tha mi 'cur ceisd ort a bhuineas do mhaith d' anama. Am bheil do dhiadhachd fior? Am bheil i fior, fallan, onorach, glan, aon-fhillte? Cha-n 'eil am fior dhiadhachd 'n a dealbh, 'n a coslas, agus 'n a faireachadh faoin a mhàin. Is e ni o 'n leth steach, ni beò, maireannach, a th' ann. Is aithne dhuit an t-eadar-dhealachadh eadar droch airgiod agus airgiod maith—eadar miotal comhdaichte agus airgiod. Smuainich air na nithibh sin a nis. Am bheil do dhiadhachd fior? Faodaidh i bhi lag, agus iomadh anmhuinneachd 'n a cois. Cha-n i sin a' cheisd. Is i a' cheisd, am bheil i fior, onorach?

A leughadair, am maith leat diadhachd a bhi agad a bheir sòlas dhuit ré do bheatha, a bheir dòchas dhuit 'n ad bhàs, agus a sheasas ann am breitheanas Dhé mu dheireadh? Ma 's eadh, na pill o 'n cheisd a tha 'n so.

I. *Cho cudthromach 's a tha fìrinn 's an diadhachd.* Their cuid gu bheil na

h-uile dhaoine fiosrach air sin. Ach am bheil sin mar sin? Tha mòran a their e a shaoileas gu'm bheil na h-uile neach treibhdhireach! Their iad "gu bheil cridhe maith aig na h-uile neach gu bunaiteach,"—gu bheil iad uile treibhdhireach, fior, 's a chuid a 's mò, ged a dh' fhaodas nithean mearachdach a bhi aca. Their iad ruinn gu bheil sinn mi-chaithreannach, agus cruaidh, agus gearrta, ma chuireas sinn an teagamh maitheas cridhe dhaoine. A leughadair, is maith leam thu fhaicinn gur cunnart mòr do Chriosdaidh e bhi *mi-threibhdhireach*. Am bheil do dhiadhachd fior?

Ciod e their an Sgriobtuir? Is e so am breitheamh air a' phuinnc.

1. Amhairc mata, mar aon ni, air na samhlaidhean a labhair Criosd. Tha samhlaidhean an fhir-cuir sìle, a' chriothnachd, agus a' chogail, an lìn-eisg, an dithis mhac, an trusgain-bainnse, nan deich oighean, nan talanna, na suipeir mòire, nam punnd, an dithis luchd-togail thighean, a' foillseachadh an aoin fhìrinn. Tha iad a' nochdadh cho faoin 's a tha aideachadh air bith gun threibhdhireas.

2. Amhairc, mar ni eile, air cainnt ar Tighearn' Iosa Criosd mu na Sgriobhaichean agus na Phairisich. Chi sinn e 'g an dìteadh ochd uairean an deigh a chéile 's an aon chaibdeil mar "Chealgairean," ann am briathraibh ro gheura.—"A nathraichean, a shiol nan nathraichean nimhe, ciamar a dh' fheudar leibh dhol as o dhamnadh ifrinn?" (Mat. xxiii. 33.) Ciod a theagaisgeas na briathran làidir sin mu shluagh a bha o 'n leth mach co dhiubh na 's modhail agus na 's eireachdail na na cismhaoir agus na striopaichean? Teagaisgidh, ciod e cho graineil 's a tha aideachadh feallsa, agus diadhachd o 'n taobh muigh a mhàin am fiannis Dhé.

3. Amhairc, mar ni eile, ris an ni iongantach so, nach mòr gu bheil aon ghràs an anam a' Chriosduidh nach fhaighear atharrais air air a dheanamh aithnichte ann an Focal Dhé.

Nach 'eil *aithreachas* feallsa ann? Tha gun teagamh. Bha dealbh aithreachais aig Saul agus Ahab, agus Herod, agus Iudas Iscariot. Ach cha d' rinn iad aithreachas riamh chum slàinte.

Nach 'eil *creidimh* feallsa ann? Tha gun teagamh. Tha e air a sgriobhadh mu Shimon Magus aig Samaria gu'n "do chreid e," agus gidheadh cha robh a chridhe ceart am fianuis Dhé.

Nach 'eil gràdh 'us caithreanas feallsa ann? Tha gun teagamh. Tha gràdh ann 's nach 'eil ach focail agus briathran caomh, le mòr choslas deagh-ghean, agus ag ràdh, "a bhraithrean ionmhuinn," 'n uair nach 'eil gràdh 's a chridhe idir.

Nach 'eil ùrnuidh fhealls' ann? Tha gun teagamh. Tha ar Tighearn 'g a dhìteadh mar aon de pheacaidhean comharraichte nam Phairiseach,—gu'n d' rinn iad ùrnuidhean fada, "air sgath deadh choslais." Cha dubhairt e nach d' rinn iad ùrnuidh idir, no ùrnuidhean ro ghoirid. B'e am peacadh nach robh an ùrnuidhean treibhdhireach.

Nach 'eil *labhairt* feallsa mu'n diadhachd ann? Tha gun teagamh. Tha Eseciel ag innseadh mu chuid a luchd-aidich am measg nan Iudhach a labhair mar phobull Dhé, "'n uair a lean an cridhe ri saunt." (Esec. xxxiii. 31.)

Cia mòr 's a tha de mhi-threibhdhireas am measg fior luchd-aidich! Chi thu daoine ag agradh bhi ro eudmhor airson "soisgeil" ghloine an uair a tha iad a' deanamh cron da 'n an cleachdadh. Labhraidh iad gu labhar mu ghloinead 's an fhìrinn, agus bithidh sròn gheur aca do 'n mhearachd. Ruithidh iad an deigh mhinisdearan mòra, agus labhraidh iad gu deas air puinncibh creidimh. Ach cha-n 'eil iad fhéin firinneach, no dìreach, no onorach, no duineil, no caomh, no féin-aicheata, no tròcaireach, no iorasail, no baigheil! Agus am bheil so 'n a diadhachd fhior? Cha-n 'eil. Is e mealladh a th' ann, mealladh truagh agus dealbh a mhàin.

A leughadair, tha mi a' sgriobhadh

so le bròn. Ach tha an là againne ag iarraidh labhairt fìhirinnich.

II. *Dearbhaidhean leis am faodar am fior dhiadhachd a dhearbhadh.*

1. Air aon ni, dearbh do dhiadhachd leis *an àite a th' aice 'n ad chridhe.* Cha leòr gu bheil i 'n ad *cheann.* Cha leòr gu bheil i air do *theangaidh;* cha leòr gu bheil i 'n ad *fhaireachadh.* Ma 's ann o 'n Spiorad Naomh a tha i, bithidh i 'n ad *chridhe.* Is éigin di an riaghladh bhi aice air na h-aignibh, an toil, na togràidhean. Is éigin di gach roghainn 'us gach rùn a riaghladh. Is éigin di an doimhne a 's mò tha 's a chridhe a lionadh. A leughadair, an i so do dhiadhachd?

2. 'S an ath àite, dearbh do dhiadhachd leis an *fhaireachadh a th' agad do 'n pheacadh.* Bithidh am peacadh ro pheacach acasan a chaidh a theagasg leis an Spiorad. Cha-n e mhàin gu'm bi e 'n a smal 'us 'n a thruaigh a dh' fhaodas truas a dhùsgadh 's an anam riusan aig am bheil e. Ach chithear am peacadh mar an ni gràineil do'm bheil fuath aig Dia, an ni a tha 'fagail an duine ciontach agus caillte an làthair a Chruitheir, an ni a tha 'toilltinn feirg agus dìtidh uamhasaich o Dhia. Thar na h-uile ni chithear anns a pheacadh an ni a mhilleas sinn gu siorruidh mur fhaigh sinn éiric; agus a mhilleas ar sonas, 's an t-saoghal agus 's an t-siorruidheachd, mur cog sinn 'n a aghaidh, eadhon gu bàs.

3. A rìs, dearbh do dhiadhachd leis mar a tha *suidheachadh do chridhe a thaobh Chriosd.* Bheir am fior dhiadhachd air duine uaill a dheanamh an Criosd, mar am Fear-saoraidh, an Sagart, an Caraid, dh' easbhuidh air nach bitheadh dòchas idir ann. Ginidh i earbsa ann, gràdh dha, toilinntinn ann, sòlas ann, mar an t-Eadar-mheadhonair, biadh, solus, beatha, sìth an anama. A leughadair, an i so do dhiadhachd? An e so suidheachadh do chridhe a thaobh Chriosd? Mur e, faodaidh amharus bhi ort mu threibhdhireas do dhiadhachd.

4. Mar ni eile, dearbh do dhiadhachd leis *an toradh a th' oirre 'n ad chridhe agus 'n ad chaithe-beatha.* Ginidh an diadhachd a tha o shuas anns an duine aithreachas, creidimh, dòchas, gràdh, ioraslachd, spioradalachd, caoimhneas, féin-aicheamh, neo-fhéinealachd, maitheanas, stuaim, fìrinn, gràdh bràitheireil, foighidinn, fad-fhulangas. Faodaidh eadar-dhealachadh bhi ann a thaobh an tomhas do ghràs a bhitheas ann. Ach tha siol nan gràsan ud uile ann am pobull Dhé. Air an toradh aithnichear iad. A leughadair, an i so do dhiadhachd? Mur i, faodaidh amharus a bhi ort am bheil i fior.

5. 'S an àite mu dheireadh, dearbh dodhiadhachd *le d' fhaireachadh agus do chleachdadh a thaobh meadhonan nan gràs.* Dearbh i leis an t-Sàbaid. Am bheil an là sin 'n a thaitneas agus 'n a shòlas leat, no 'n a sgìos agus 'n a dhragh? Dearbh i leis na meadhonan follaiseach. Ciod e d' fhaireachadh mu'n ùrnuidh fhollaisich, mu 'n t-seinn fhollaisich, mu shearmonachadh focail Dhé, agus frithealadh nan Sàcramaid. Dearbh i le d' fhaireachadh mu na meadhonan uaigneach. An éigin dhuit, chum do riarachadh, am Biobull a leughadh gu riaghailteach an uaigneas, agus labhairt ri Dia ann an ùrnuidh? No am bheil na nithe sin draghail agad, air achd agus gu'm bi thu gun chùram 'n an ceann, no 'g an dearmad gu h-uile?

A leughadair, 'n am b' aill leat fios bhi agad am bheil do dhiadhachd fior, treibhdhireach, agus onorach, tomhais i leis na cuig nithibh a dh' aithris mi nis. Tomhais i gu ceart. Tomhais i gu h-onorach. Ma tha do chridhe ceart am fianuis Dhé, cha ruig thu leas eagal bhi ort á rannsachadh mar sin. Mur 'eil, mar a 's luaithe a thuigeas tu e, is ann is fearr.

Codhùnaidh mi le càramh na fìrinn ri daoinibh. Tarruingidh mi mo bhogha air thuairmeis, an dòchas gu'n cuir Dia saighead a dh' ionnsuidh cridhe 'us coguis mhòrain.

1. *Ceisd.* Cha-n 'eil mi a' farraid ciod i do bharail mu chàch. Theagamh gu 'm faic thu mòran chealgairean mu'd

thimchioll. Faodaidh moran ainmeachadh anns nach 'eil fìrinn idir. Cha-n i sin a' cheisd. Faodaidh tu bhi ceart mu chàch. Ach ciod e mu 'd thimchioll féin. Am bheil do dhiadhachd féin fior agus treibhdhireach, no feallsa agus truagh? Leis a' Bhiobull 'n ad laimh, agus onoir 'n ad chridhe, *faodaidh tu* an ni aithneachadh. Cuir romhad mata 'aithneachadh.

2. *Rabhadh.* Tha mi a' labhairt ri gach aon aig am bheil fios 'n an coguis nach 'eil an diadhachd a th' aca fior.

Tha diadhachd fheallsa ro ghràineil aig an Dia mhòr ris am bheil gnothuch againn. Agus is cinnteach gu'm meall i an duine 's a cheann mu dheireadh. Thig crioch oirre. Thig fàiling oirre. Cha toir i sòlas an uair bhitheas sòlas àraidh uainn.

3. *Comhairle.* Tha mi 'g a tairgseadh dhoibhsan uile a dh' fhaodas bioradh coguis fhaighinn o 'n trachd so. A leughadair, ruig gun dàil an Tighearn Iosa Criosd, agus iarr uaithe e bhi dhuit 'n a Shlànuidhear, 'n a Lighich, 'n a Shagart, agus 'n a Charaid. Na cumadh smuain air do mhi-thoillteanas air ais thu. Na dichuimhnich gu bràth gur urrainn Criosd do ghlanadh o àireimh 's am bith de pheacaidhean, mu dh' earbas tu d' anam ris. Ach tha aon ni ann a tha e ag iarraidh dhiubhsan a thig d'a ionnsuidh. Tha e ag iarraidh gu'm bi iad firinneach, onorach, agus dìleas.

4. Bithidh m' fhocal deireannach 'n a *mhisneachadh.* Tha mi 'g a labhairt riusan uile a tha' leantuinn Chriosd gu h-onorach. Leanaibh air adhart. Faodaidh bhi gur beag a gheibh sibh leibh, agus gu'm faigh sibh mòran 'n 'ur n-aghaidh. Faodaidh sibh nithe cruaidh a chluinntinn 'g an labhairt umaibh. Faodaidh iad a radh gu'm bheil sibh 'dol ro fhad, agus gu'm bheil sibh gun chiall. Coma leibh;—leanaibh air adhart. A chreidmhich ann an Criosd, cuimhnich so! Cia b'e ni a ni thu 's an diadhachd, dean gu maith e. Bi firinneach. Bi onorach. Bi fior.

Ma tha ni 's an t-saoghal as nach ruig duine leas nàire a ghabhail is e sin seirbhis Chriosd. Is maith dh' fhaodas nàire bhi air duine á saoghaltachd, faoineas, amaideas, anacaitheamh air ùine, toilinntinn fheolmhor, droch ghnè, ardan, deanamh iodhoil de shaoibhreas. Ach a bhi beò airson 'anam, gabhail cùram d'a anam, deanamh a ghnothuich mhòir de shlainte 'anama,—cha bhi aobhar nàire aig á sin am feasd. A chreidmhich ann an Criosd, cuimhnich sin!

Tha an uair a' tighinn anns nach seas roimh an teine ach firinn. Fior aithreachas a thaobh Dhé, fior chreidimh anns an Tighearn Iosa Criosd, fior naomhachd cridhe 'us slighe,—is iad sin a mhàin na nithe a sheasas aig an là mhòr. Is sòlamach an ràdh ud le Criosd, "their mòran 's an là ud, 'A Thighearn,' a thighearna, nach d' rinn sinn faidheadaireachd 'n a d' ainm, agus 'n ad ainm-sa nach do thilg sinn a mach deamhain, agus 'n ad ainm-sa nach d' rinn sinn iomadh miorbhuil? Agus an sin aidichidh mise gu follaiseach dhoibh, cha b' aithne dhomh riamh sibh: imichibh uam a luchd-deanamh na h-eucorach." (Matt. vii. 22, 23.)

*Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1875.

## AN DUSGADH MOR!



*Coinnimh ann an Tigh-Opera an Haymarket an Lunnun.*

Is iongantach an là a th' againn. An uair a dh' innis am *Fear-tathaich Miosail* mu'n "Dùsgadh an Alba," bha cuid fhathasd an amharus, 'us ag ràdh gu'm bitheadh e gun toradh. Chaidh ùine seachad. Fad nan ceithir miosan deug tha an obair air dol air adhart gu glòrmhor. Na 'm b'e cainnt 'us gluasad dhaoine bhitheadh ann, bu choma co dhiubh. Ach an uair a bhuineas Dia agus 'fhocal ris a' choguis, cha-n 'eil ann ach aon de dha ni, *geilldh* daoine, air neo labhraidh iad mar luchd-cuthaich 'n a aghaidh. Gu mu beannaichte gu robh Dia, tha miltean a' geilleadh! Rinn soisgeul glòrmhor slàinte saoire, trid ùmhlachd agus bàis Chriosd airson pheacach, mar o shean, miltean a bheannachadh agus a theàrnadh, le 'n tionndadh o 'n euceartaibh. Ann an iomadh ionad-còmhnuidh air feadh Alba, Shasuinn, agus Eirinn, tha fianuis aoibhneach ann air "ma tha neach air bith ann an Criosd gur creutair nuadh e; chaidh na seann nithean seachad, feuch tha na h-uile

nithean air fàs nuadh." Rinneadh am misgear stuaim; am breugair, firinneach; an gaduich, onorach; an dioghaltach, caomh agus gràdhach; am fear-toibheim, 'n a fhear-ùrnuidh; thugadh a' chlann stroigheil dhachaidh; rinneadh daoine talmhaidh, feòlmhor, cruaidh-chridheach, 'n an luchd-leanmhuinn iorasal air Criosd. Is diomhain so àicheadh. Dh' atharraicheadh *cridheachan* dhaoine. Agus co a 's urrainn sin a dheanamh ach Dia, le 'fhocal agus a Spiorad? "Air an toradh aithnichear iad" (Mat. vii. 20).

Ann an iomadh àite, air feadh na tìre, tha mòran air an iompachadh. Ach is ann troimh dhithis dhaoine, Mr. D. L. Moody o Chicago, agus a charaid dlù, an "seinneadar binn," Mr. I. D. Sankey, is mò a rinneadh, a réir coslais, de 'n obair. Cia b' e àite 's am bi iad leis an fhocal, tha an cumhachd 'g an leantuinn. Cha-n e *barail* a tha an so ach *firinn*, mur 'eil ceudan a dh' fhianuisean làn buidheachais, a tha nis a' coiseachd ann an solus an t-soisgeil, 'n an cealgairean agus fo bhuaidh meallaidh an diabhuil. Bha lionmhor de Chriosduidhean fior ann an Duineidin, Dundé, Glascho, Belfast, an Atha Cliatha, Manchester, Sheffield, Birmingham, Liverpool — iomadh solus dealrach a' lasadh, agus iomadh solus fann beò, mu'n d' thàinig na soisgeulaiche ud: ach an uair a dh' fhàg iad na bailtean ud, bha iad a 'lasadh mar bhaile ri gairdeachas an deigh buaidhchatha.

Air an 18mh là de October thoisich iad an obair 's an Atha Cliatha. Bha eagal air cuid as an t-sluagh, o 'n is Papanaich a' mhor chuid aca. Ach cha robh aobhar eagail ann. Bha cumhachd Dhé air a' bhaile. Dh' éisd an sluagh, Protestanaich 'us Papanaich, ris an fhocal le aoibhneas; agus oidhche an deigh oidhche, chruinnich anns an "Exhibition Palace" da mhìle dheug de gach seorsa dhaoine, a dh' eisdeachd ri soisgeul an t-saor-ghràis. Dh' aidich mòran gu'n d' atharraicheadh iad, agus tha e air a ràdh, gu'n d' rinneadh cuid de na sagartaibh umhal do 'n chreidimh. Bha naimhdean air an cur 'n an tosd agus air an cosnadh le firinn Chriosd. An uair bu bheotha bha an obair, bha sgriobhadh cairdeach, air an robh mar ainm "Fair Play," air a chur ann am Paipeir-naigheachd leis na Papanaich, ag agradh cothrom a thabhairt do Mhr. Moody, ag radh gur e maith an t-sluaigh bha e ag iarraidh,—agus a' tagradh còir bhi aig na h-uile neach, Protestanach 'us Papanach, air dol a dh' ionnsuidh nan coinnimhean, 'n am b' aill leo.

Bha mòr bheannachd air an t-seinn. Theid cuid a dh' ionnsuidh nan coinnimhean a dh' éisdeachd ri seinn Mhr. Sankey, nach rachadh ann mur b'e sin; agus tha cuid air an toirt gu Criosd leis an fhìrinn anns na laoidhean. Agus tha an soisgeul soilleir a th' annta a' tuiteam air seann chreidmhich a bha air fàs tioram agus mi-tharbhach, mar dhriùchd, — a' toirt air am feoil "a thighinn rìs gu bhi mar fheòil leinibh bhige."

"Saor a nis o 'm amhghar
O theagamh 's eagal saor;
Beagan trioblaid romham,
Beagan deoir 's an t-saoghal!
Iosa, tha 'n a dhion do m' anam,
Bhásaich Iosa 'n am àite;
Bithidh m' earbsa mhòr am feasd,
A Carraig threun nan Al."

Agus a thuilleadh air buaidh tearnaidh, tha na laoidhean feumail chum an fhìrinn a shuidheachadh ann an inntinnibh dhaoine. Tha cumhachd iongantach aca, mar a chunnacas gu tric ann an daoine a thoirt gu urram a chur air an fhìrinn o 'n leth mach. Ann an aon de thighean-chleasaichean an Atha Cliatha, thàinig an t-Amadan 's a *Phantomime* stigh agus thubhairt e, "Tha mise 'g am fhaotainn fhein rudeigin *Moody!*" Thubhairt *Pantaloon* 'g a fhreagairt, "Agus tha mise rudeigin *Sankey* - monious!" an dòchas gu'n deanadh daoine gàire ri 'n cainnt. Ach cha d' rinn. Is ann a dh' éirich an sluagh 'n an aghaidh, 'us b' fhearr gu'n do leig iad leo. Oir thoisich a' mhuinntir bha 's an lobhta air an laoidh a sheinn, "*Cum an daingeach, tha mi 'tighinn!*" agus le aon ghuth sheinn

iad i, a' cur amhluaidh air na cleas-aichean bochda 'bha romha!

O 'n Atha Cliatha chaidh Mr. Moody agus Mr. Sankey a null gu Sasunn. Thubhairt cuid, "Cha dean iad dad de Mhanchester—Manchester cruaidh, saoghalta." Mata, cha d' rinn *iadsan*, ach rinn Dia gu h-iongantach, tromha. Ghluaiseadh am baile uile an ceann cheithir là deug. O sin chaidh iad gu Sheffield, agus ceithir là deug an deigh sin gu Birmingham. Anns na h-àitibh gniomhach sin uile bha làmh an Tighearna leo; bha mòran air an dùsgadh gu cùram mu'n anamaibh. Air la deireannach Ianuaraidh, thòisich iad an obair ann an Liverpool. Is àite saoibhir e ach àite ro aingidh, far am bheil an t-olc ri feall-fholach air an t-simplidh a ghnàth. An so cuideachd bhuaidhich an fhìrinn. Thogadh talla mòr a ghabh a stigh deich mile sluaigh, aig costus £3500. Bha an talla ud làn oidhche an deigh oidhche, agus coinnimhean an àitibh eile. "Is iomadh sealladh iongantach" arsa neach, "a chunnaic sinn air bliadhna a' ghràis a chaidh seachad, ach cha d' fhairich sinn riamh cumhachd Dhé cho uamh-asach, agus gràdh Chriosd cho druigh-teach, 's a bha e 'n uair a dh' eisd sinn ris na gillean òga aig "Newsome's Circus." Bha sé ceud deug dhiubh a làthair. Dh' innis fichead, fear an deigh a chéile an sgeul aoibhneach.

Air an treas là de'n Mhàirt, bha a' cheud choinnimh aig Mr. Moody agus Mr. Sankey an Lunnun. "Cha bheag an ni a ghluaiseas Lunnun." Cha-n 'eil teagamh air. Na'n seasadh neach aig uair a mheadhon-latha aig a "Mhansion House," agus 'n am fai-ceadh e an sruth mòr de dhaoinibh a' gluasad thuig agus uaithe, le cabhaig, dh' aithnicheadh e cho cruaidh 'us a tha e tabhairt air Lunnun éisd-eachd ri ni air bith—eadhon airson mionaid.

An uair a chuala daoine gu'n robh na soisgeulaiche 'tighinn a Lunnun, ghabh cuid de na paipeirean-naigh-eachd eagal. Thug aon diubh rabh-adh dùrachdach do'n t-sluagh an aghaidh luchd-boile. Ciod a chuir eagal air? Chuala e gu'n robh dithis choigreach bochda a bha "'cur an t-saoghail bun os cionn," cia b'e áite 's an robh iad "'tighinn an so mar an ceudna." Cha robh armachd aca ach Biobull agus leabhar-laoidh. Ach bha inneal-cogaidh aca ris an dubhairt Eoin Buinian "*Uile-ùrnuidh*," an ni bu do-thuigsiche uile. Agus leo sud bha iad gu ionnsuidh a thoirt air Lunnun mòr, le iarraidh air daoinibh, as uchd Chriosd, a bhi réidh ri Dia. Bha an ni mar gu'm bitheadh e 'n a amaideas! — cho amaideach rìs "na h-adhairibh-reithe," no ri crann-tabh-uil agus cloich a' bhuachaill oige. An robh iad da rìreadh an dùil gu'n éisdeadh daoine riu?

Ach cha robh na paipeirean-naigh-eachd uile 'n an aghaidh. "Co iad so" ars' fear dhiubh, "a chuir America thugainn? Cia b'e àite 's am bi iad, thu na tighean a 's mò air an dòmh-lachadh le luchd-éisdeachd; tha na tighean-chleasaichean air an treigsinn; na tighean-òsda falamh; na sràidean gun sluagh; agus cleachdaidhean an t-saoghail ghniomhaich air atharr-achadh gu 'ni ùr agus iongantach.' Tha iad an deigh Talla nan Tuathanach agus Tigh-Opera na Banrighinn an Lunnun a ghabhail air màl, chum 'us gu'm bi cothrom aig da cheann a' bhaile air an éisdeachd. Tha e mar ghnothuch aig daoinibh cho mòr ris a' bhàs agus cho cudthromach rìs an t-siòrruidheachd."—(*Daily Telegraph*, Februaraidh 1875.)

Thàinig iad do Lunnun. Bha *Uile-ùrnuidh* ag obair romha. Bha miltean de phobull Dhé a guidheadh airson beannachd. A toiseachadh air an treas là de 'n Mhàirt, chunnacas an toradh an ceann seachduin. Chruinnich corr 'us fichead mile an "Talla nan Tuathanach"—am baigear, agus am Morair tha 'na cheann air Tigh mhor-airean Shasuinn, ag éisdeachd ris.

"An seann, seann sgeul,
Mu nithibh diomhair shuas,
Mu Iosa 'us a ghlòir,
Iosa 'us a ghràdh thar luaidh."

Agus ma 's comharradh atharrachadh beatha air atharrachadh cridhe, chreid ceudan 'us ceudan, agus phill iad ris an Tighearn.

Tha Lunnun air a ghluasad. Is e "Moody 'us Sankey" ceòl nan giullan air an t-sràid, agus cha-n olc na breitheamhan iad air an ni leis am bheil am baile air a thogail. Tha iad a'falbh a ghlaodhaich mu laoidhean, dealbhan, cunntas mu theagasgan 'us eile ri 'n reiceadh. Tha carbadan de gach seorsa a' giulan sgriobhta orra,—"*Gu coinnimhean Mhoody 'us Sankey.*" Tha tri nithean soilleir: *an toiseach*, Tha fios aig Lunnun gu bheil seirbhiseach leis an Tighearn ag iarraidh labhairt rithe; *a rìs*, Tha fios aig Lunnun ciod e mu'm bheil an labhairt; agus *'s an treas àite*, Tha Lunnun toileach air éisdeachd. Ma tha sud uile fior mu bhaile 's am bheil ceithir million sluaigh, ciamar a thachair e? "Nach e so cumhachd mòr Dhé?" Smuainichibh air coinnimh-ùrnuidh oidhche an deigh oidhche le miltean a' frithealadh ann an Tigh-Opera na Banrighinn, 's an "Haymarket"—an t-àite a 's miosa an Lunnun! Am measg na bha làthair air a 15mh là de April bha Banphrionnsa Wales.

"Ciod e a dh'oibrich Dia!" Ciod an solus ùr, aoibhneach, a tha so 'cur air an t-soisgeul ghlòrmhor, mar fhior "shuaimhneas do 'n sgith,—cumhachdach, TRID DHE, chum daingichean làidir a leagail." Cia mòr an tagradh a tha ruinn airson molaidh, an cois na h-iongantasan a rinn e,—airson ùrnuidh, gu'n daingnicheadh e na rinneadh; agus gu'm bitheadh nithean na 's mò air an deanamh fhathasd. Glòir do 'n Athair, do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad Naomh! mar a bha e o thoiseach, mar a tha e nis, agus mar a bhitheas e gu siorruidh, gu saoghal nan saoghal. Amen.

Agus na bitheadh tomhas air na tha sinn ag earbsadh o Dhia. Is ann a tha e mar gu 'm bitheadh crith-thalmhainn spioradail a' tighinn air Lunnun, a' toirt slàinte do mhiltibh, agus a' toirt daoine gu bith ri gluasad air feadh an t-saoghail uile. A leughadair! ma tha thusa mach á Criosd, nach 'eil gluasad ort fhéin leis an sgeul tha so? Am bheil an obair so gu bhi ann, agus thusa air d' fhàgail gun Chriosd, gun dòchas? O a bhràthar, a phiuthair, dean obair chinnteach! "Tha àite falamh ann fhathasd." "An ti a chreideas anns a Mhac tha a' bheatha mhaireannach aige; agus an ti nach creid anns a' Mhac, cha-n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air." (Eoin iii. 36.) Cia h-uamhasach, ma bhitheas agad ri sùil a thoirt air ais o shiorruidheachd chaillte, agus e agad ri smuaineachadh air, 'n uair a bha miltean air an tearnadh trid creidimh Chriosd, ri linn do latha-sa air an talamh, gu'n do dhiùlt thusa chum do leir-sgrios siorruidh, *an dearbh Shlànuidhear 's an tairgse*, a theàruinn iadsan! "Gidheadh, bitheadh fhios so agaibh, gu'n do dhruid rioghachd Dhé ribh." (Luc. x. 11.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1875.

## THA ANAM AGAD.

"Oir ciod an tairbhe a th 'ann do dhuine, ged a chosnadh e an saoghal uile, agus 'anam féin a chall? no ciod i a' mhalairt a bheir duine airson 'anama?"—MATT. XVI. 26.



"*Oh! 'N an robh mi ach air—!*"

THA duine truagh ann an tigh-chuthaich na Staide ann an America, a choisich fad iomadh bliadhna 's an aon àite, agus aig am bheil an còmhnuidh an aon ghlaodh. Ma labhras tu ris, seallaidh e gu geur ort, agus bheir e sgread as, "*Oh! 'n an robh mi ach air—'n an robh mi ach air— Oh! 'n an robh mi ach air—!*"

Bha e roimhe so 'n a fhear-caithris air drochaid rathaid-iaruinn. Fhuair e àithne là an drochaid a chumail dùinte, o'n bha sreath àraidh charbadan gu tighinn, gun an uair bhi ro chinnteach 's an tigeadh iad. B'e *rùn* an fhear-chaithris deanamh mar a dh' iarradh air, agus dhiùlt e iomadh tairgse o chaipteanan luingeis air an drochaid fhosgladh gu an leigeadh seachad. Mu dheireadh, bha caraid da aig an robh soitheach beag, a dh' iarr gu dian air an drochaid fhosgladh. Bha cabhaig air; cha bhitheadh e tiotadh dol troimhe; bha ùine luachmhor dha.

Gheill e an aghaidh a thoil. Dh' fhosgail e an drochaid, agus bha an soitheach dìreach a' dol seachad, 'n uair a chualas fead, a lion a chridhe le uamhas. Bha na carbadan a' tighinn gu luath a dh' ionnsuidh na drochaid. Oh, ciod e nach tugadh an duine sin 'n an d' rinn e mar a chaidh iarraidh air le a luchd-riaghlaidh. Ach *bha e tuilleadh 'us anmoch a nis.*

Thog an duine bochd a dha laimh suas, agus sheas e gun ghluasad 's an àite, agus ann an amhghar 'anama, dh' éigh e, "*Oh! 'n an robh mi ach air —'n an robh mi ach air—!*" Gheill a reusoin, agus o sin a mach bha é fo chuthach eagallach; oir thainig na carbadan, agus fhuair ceudan a luchd-turuis bàs. Aon rabhadh gun éisdeachd ris! Aon àithne nach d' fhuair ùmhlachd! Bha an deagh rùn ann. Ach shaoil leis gu 'n robh *ùine gu leòr* aige, agus ghabh e an cunnart air, agus *chaill e an t-iomlan!*

Cha chuala daoine riamh sgeul air amhghar duine, — air dearmad, — air féin-dhìteadh, — air aithreachas gun toradh,—a b' uamhasaiche na sud. A leughadair! Bitheadh e dhuit mar sheinn cluig an cluasaibh do choguis, chum do dhùsgadh agus d' aire a shuidheachadh air na leanas. Chuir an duine ud rabhadh an suarachas, agus a thaobh na beatha so, *chaill e an t-iomlan.* Tha thusa, ma tha thu mach á Criosd, ann an cunnart na 's mò. Nach 'eil eagal ort gu' m faod an éigh ud bhi agad fhéin fhathast,—"*Oh! 'n an robh mi ach air—!*"

1. Tha anam agad.—Cia fior 's a tha focail an t-Salmadair, "is uamhasach, iongantach a dhealbhadh mi." A leughadair, cha-n 'eil 'n ad chorp dìblidh ach am plaosg, an còmhdach 's am bheil an neamhnuid an tasgadh. Is eadh, a dhuine sean no òg,—a bhean, sean no og,—a ghille,—a nighean,—*tha anam* agad. Am bheil thu a' creidsinn so? Am bheil thu a' gabhail gu dlù ris mar fhìrinn? Am bheil do chleachdadh a réir sin? Tha fhios egad gu bheil corp agad. Tha thu a' gabhail cùraim dheth, "ciod e 'chuireas mi ann?" is ceist sin ort a ghnàth. Tha thu ag iarraidh a thoilinntinn gun sgur. Ach cia tric a tha *d' anam* a' cur cùraim ort? Cia minig a smuainich thu air an diugh?

2. Tha luach neo-chriochnach ann. — Cha bhàsaich e am feasd. Theid do chorp sios do 'n ùir 'us ni e cuibhrionn dheth, ach mairidh d' anam beò. Theid an saoghal seachad, le a bhuairidhean, a dhiomhanasan, a thoilinntinnean, ach mairidh d' anam fhathast. Nan cunntadh tu gach grain gaineimh air tràigh na mara, agus nam measadh tu gach grain dhiubh sin 'n a bhliadhna, seadh 'n a mhuilionn bliadhnachan, cha dheanadh sin uile àireamh air bliadhnachan beatha d' anama. Cha cheannaicheadh saoibhreas an t-saoghail d' anam. Is e fuil Aon-ghin Mhic Dhé a mhàin a ni sin; agus gu cinnteach dh' fhaodadh so luach d' anama am fianuis Dhé a leigeadh ris. Chaidh a chruthachadh airson làthaireachd Dhé féin. Cha-n ann air a shon a dh' ullaicheadh ifrionn ach airson an diabhuil agus a chuid ainglean.

3. Tha e an cunnart dhol a dhith gu siorruidh.—Rugadh sinn ann am peacadh, dhealbhadh sinn ann an euceart. (Salm li. 5.) "Chaidh sinn uile, mar chaoraich, air seacharan, thionndaidh sinn gach aon g' a shlighe féin." (Isa. liii. 6.) "An t-anam a pheacaicheas, bàsaichidh e." (Esec. xviii. 4.) "Cha-n 'eil fìrean ann, cha-n 'eil fiù a h-aon." (Rom. iii. 10.) "Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs." Is iad sin uile briathran Dhé. Nach 'eil e fior mata gu 'm bheil d' anam an cunnart a bhi caillte gu siorruidh?

4. Faodaidh e bhi air athearnadh gu siorruidh.—Nam feuchadh sinne dhuit gu 'n robh do chorp ann an àite àraidh an cunnart mòr, cia luath 's a dh' iarradh tu dol as. Ach tha d' anam, a tha fada mòr na 's luachmhoire na do chorp, ann an cunnart ro mhòr, agus bu mhaith leinn innseadh dhuit ciamar a theid e as o 'n chunnart. (Luc. xix. 10.) "Ghràdhaich Dia an saoghal air 'leithid a dhòigh us gu 'n

do chuir e 'Aon-ghin Mhic, chum 'us cia b' e neach a chreideadh ann nach bàsaicheadh e, ach gu 'm bitheadh a' bheatha mhaireannach aige. Oir cha do chuir Dia a Mhac chum gu 'n dìteadh e an saoghal, ach gu 'm bitheadh an saoghal air a thearnadh troimhe-san." (Eoin iii. 16–18.) "Cha-n 'eil dìteadh ann doibhsan a tha ann an Iosa Criosd." (Rom. viii. 1.) Gu cinnteach tha slàinte shiorruidh an sin.

5. Faodaidh e bhi air a thearnadh gu siorruidh *A NIS.*—"A nis an t-àm taitneach, a nis là na slàinte." (2 Cor. vi. 2.) Cha-n 'eil gealladh ann airson an là màirich. "An diugh ma dh' éisdeas sibh r' a ghuth na cruadhaichibh 'ur cridhe, mar anns a' bhrosnuchadh." (Eabh. iii. 15.) An uair a ghairm Iosa Mata *air ball*, thréig e na h-uile ni agus lean e e. An uair a dh' iarr Iosa air Sacheus tighinn a nuas as a' chraoibh, thainig e nuas le cabhaig; ghabh e ris gu subhach, agus air an là sin thainig slàinte dh' ionnsuidh tighe Shacheuis. (Luc. xix. 9.) Thubhairt an Tighearn ris a' ghaduich air a' chrann ann am freagradh 'urnuidh "*An diugh* bithidh tu maille riumsa ann am parras." (Luc. xxiii. 43.) Dh' éisd Saul o Tharsus air ball ris a' ghuth o neamh, agus rinneadh am fear-millidh 'n a fhear-saothrachaidh. Air aon uair bha fear-coimhid phriosain Philippi a' tilgeadh Phoil agus Shilais 's a phriosan a b' fhaide stigh, a' daingneachadh an cosan anns a' cheap; an ath uair bha e a' glaodhaich, "Ciod a ni mi chum 'us gu 'n tearnar mi?" agus air dha bhi air a sheòladh chum "creidsinn anns an Tighearn Iosa Criosd," tha e a' creidsinn, agus air ball tha e 'toirt fianuis air an atharrachadh mhòr, le bhi a' nigheadh an lotan agus a' frithealadh do 'n uireasbhuidhean. (Gniomh. xvi. 33.)

A leughadair, ma tha thu fhathast mach á Criosd, carson nach tigeadh 'leithid sud a dh' atharrachadh *ortsa*, eadhon an uair 'tha thu a' leughadh so? Cha-n 'eil 'g a bhacadh ach *d' anntoil féin;* oir tha Dia '*feitheamh* ri bhi gràsmhor. "Thigibh a nis agus tagramaid ri 'chéile, deir an Tighearn; ged robh 'ur peacaidhean mar an sgarlaid, bithidh iad geal mar an sneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn. (Isa. i. 18.) Dhiol Israel air am mi-chreidimh agus an dàil le h-ochd bliadhna deug thar fhichead de shiubhal thuig agus uaithe 'san fhàsach. Faodaidh do chuid-sa, ma leanas tu ris, do chur a dh' ifrinn gu siorruidh. *Smuainich air sin*, a charaid ghràdhaich, agus na dean moille, ach thig, creid, *gabh ri Iosa nis* agus mair beò gu bràth.

6. Cha-n 'eil ach aon doigh air an tearnar e gu siorruidh.—Dh' iarr an duine iomadh doigh; cha d' ulluich Dia ach a h-aon. Ach tha e uile-fhoghainteach. Thubhairt an neach ris an d' iarr an t-Athair oirnne éisdeachd, "Is mise *an* t-slighe, *an* fhìrinn, agus *a'* bheatha; cha tig aon neach chum an Athar ach *tromham-sa.* (Eoin xiv. 6.) Agus cha-n 'eil slàinte ann an neach air bith eile, air cha-n 'eil ainm air bith eile fo neamh air a thoirt am measg dhaoine, troimh am feud sinn bhi air ar tearnadh. (Gniomh. iv. 12.) Is iad sin briathran soilleire Dhé. Nach 'eil iad a' toirt uainn na h-uile dòchas á bhi comasach air sinn fhéin a thearnadh, agus nach 'eil iad 'g ar toirt a dh' ionnsuidh na ceisd a mhàin, "Am bheil Criosd agam, no nach 'eil?" "Is i so an t-slighe. Gluaisibh innte."

7. Tha an t-slighe saor, fosgailt do na h-uile neach.—Cha-n iarr e turus-cràbhaidh, no peanas 'g a dheanamh, no ùrnuidhean 'g an aithris, no pian cuirp 'g a fhulang. Cha-n 'eil *deanamh* anns a' ghnothuch, mar mheadhon rèite ri Dia. *Rinneadh an obair uile le Criosd, agus cha-n 'eil agadsa ach gabhail ris na thubhairt Dia, agus greim a dheanamh airsan mar d' éirig agus d' urras.* Rinn na h-Israilich a lotadh leis na nathraichean sin. Cho luath 's a lotadh iad dh' amhairc iad, a' creidsinn ann an gealladh Dhé, air an nathair umha a thogadh air a' chrann, agus air ball chaill nimh na nathrach a neart, agus

mhair iad beò. (Air. xxi. 9.) Agus mar sin thubhairt Iosa "Mar a thog Maois suas an nathair 's an fhàsach, *is ann mar sin* is èigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas; chum agus cia b'e neach a chreideas ann nach teid e a dhìth, ach gu 'm bi a' bheatha mhaireannach aige." (Eoin. iii. 11, 15.) Is i gairm Dhé, Seallaibh ri Iosa, agus bithibh air 'ur teàrnadh, 'uile chriocha na talmhainn.

Agus a nis, a cho-pheacaich a tha mach á Criosd, am bheil thu fhathast gun slàinte? Carson a tha fearg Dhé fhathast ort, 'n uair a tha slighe chum dol as ann, 'n uair a tha tairgse agad air maitheanas iomlan agus saor? Cha-n urrainn thu, cha-n fhaod thu, a choire a chur ach ort fhéin. Is tu a mhàin a 's coireach. Smuainich Dia ort o 'n uile bhith-bhuantachd. Chunnaic e thu 'n ad fhuil. Bha fhios aige nach b' urrainn thu thu fhéin atharrachadh. Bha a cheartas ag iarraidh do bhàis, ach dh' fhoillsich a thròcair slighe 's am b' urrainn esan a bhi ceart agus a bhi 'fìreanachadh a' pheacaich. Bha an éirig ann am pearsa 'aon-ghin Mhic. An do smuainich thu riamh air na b' éigin Criosd a thighinn gu bhi chum ar teàrnadh? Smuainich airsan a chruthaich an saoghal, a' ghrian, a' ghealach, na reultan, 'tighinn gu bhi 'n a naoidhean lag, air a bhreith ann an stabull, 'us air a leigeadh sios ann am prasach,—'n a dhuine gun àite 's an leigeadh e sios a cheann,—'n a dhuine dhoilghiosan, agus eòlach air cràdh. Smuainich air 'ocras, a thart, 'aonaranachd, na dh' fhuiling e o chàirdibh 'us o naimhdibh, fhollas fuilteach, an fhanoid 'us an sgiùrsadh a rinneadh air, agus bàs goirt a chroinn-ceusaidh a dh' fhuiling e. Oh! an gràdh iongantach, a dh' fhuiling so airson pheacach! Oh! an gràdh mòr tha fhathast a' strì riut! Gun teagamh tha sùil an Athar 'g ad leantuinn gus an dùthaich fad as. Chuir e a Mhac g' ad shaoradh. Bha a Spiorad tric a' strì riut, agus bha do chluas bodhar roimhe; ach tha e ag ràdh fhathast, "Feuch, tha mi a' m sheasamh aig an dorus agus a' bualadh." Ciod e ma 's e a' bhuille mu dheireadh a th' ann! O a charaid, o ghràdh do 'd anam na diùlt e, mu 'n glaodh thu fhathast agus e *ro anmoch* "Oh! 'n an robh mi ach air—! Oh! 'n an robh mi ach air—!"

A leughadair chreidmhich, tha thusa teàrnuinte; is maith sin, ach na foisich ann. Tha cuid againn 'n ar codal, agus na miltean 'dol a dhìth. Nach mithich a bhi dùsgadh, 's ag athcheannach na h-aimsir. Is e Criosd a mhàin do 'n aithne luach anama neobhàsmhor; ach bhuineadh dhuinne a th' ann, a bhi ann an cofhulangas ris ann an obair teàrnaidh, agus a bhi a' seòladh pheacach, mar a dh' fhaodas sinn, a dh' ionnsuidh Uain Dé, a bheir air falbh peacadh an t-saoghail." (Eoin i. 29.) 'A shuagh mòr an t-saoghail, *tha aon neach a' bàsachadh 's na h-uile priobadh sùla.* Cia lionmhor iad a tha 'bàsachadh gun teàrnadh! Bitheamaid ri cabhaig, oir tha mòran de 'n là seachad, agus tha an oidhche a' tighinn 's nach urrainn neach obair a dheanamh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1875.

## SLANUCHADH DO' LUCHD A' CHRIDHE BHRISTE.

*Air a thoirt seachad aig Talla nan Tuathanach, an Lunnun, air feasgair na Sàbaid, an 4mh là de mhios April.*

"Tha Spiorad an Tighearn' orm, do bhrigh gu 'n d' ung e mi a shearmonachadh an t-soisgeil do na bochdaibh; chuir e mi a shlànuchadh na muinntir aig am bheil an cridhe briste, a ghairm fuasglaidh do na braighdibh, agus aiseag an radhairc do na doill, a thoirt saorsa do'n mhuinntir a tha bruite."



"*Nicholas pays it.*" —*See page 3.*

Agus tha e air innseadh dhuinn gu 'n do dhùin e an leabhair, agus gu 'n do shuidh e, agus gu 'n robh sùilean na bha 's an t-sionagog uile a geur-amharc airsan. Thachair so aig Nasaret, far an d' àraicheadh e. Beagan ùine roimhe sud, dh' fhàg e Nasaret, agus chaidh e do Iordan gu bhi air a bhaisteadh le Eoin; agus aig a' bhaisteadh thainig guth o neamh, ag ràdh, "Is e so mo Mhac gràdhach anns am bheil mo mhòr thlachd," agus chaidh an t-iomradh air feadh na tìre. An sin thainig e nuas do Chapernaum, agus bha e beagan laithean an sin. Bha e aig banais ann an Cana, far an d' rinn e an t-uisge 'n a fhion; bha a chliù a' fàs iomraiteach, agus a nis shaoil leo gu 'n deanadh e nithean mòra an sud, agus dh' amhairc iad

uile ris. Chaidh e do 'n t-sionagog air an t-sàbaid, thug am ministear dha an leabhair, agus leugh e earrainn o fhaidheadaireachd Isaiah. Dh' fhaodadh e leughadh anns a' cheud chaibdeal de Isaiah, far am bheil na briathrau "O bhonn na coise eadhon gu mullach a' chinn cha-n 'eil fallanachd ann;" ach dh' fhàg e sin. Fhuair e an t-àite, 's an 61mh caibdeal, far am bheil e sgriobhta, "Tha Spiorad an Tighearn' orm, do bhrìgh gu 'n d' ung an Tighearn mi a shearmonachadh an t-soisgeil do na bochdaibh. Chuir e mi a shlànuchadh na muinntir aig am bheil an cridhe briste." Smuainichibh air sin, a chairde. Ciod e 'chuir e e a dheanamh? *A shlànuchadh na muinntir aig am bheil an cridhe briste.*

Tha Criosd aig ràdh "Tha Spiorad an Tighearn' orm, a shearmonachadh an t-soisgeil.' Ciod an naigheachd a b' fhearr a b' urrainn neamh a chur a dh' ionnsuidh na talmhainn. Bha Eoin Baiste an teagamh. Thoisich e air bhi fo cheist am b'e Criosd am fior Mhesiah; agus aon là ghairm e dithis d' a dheisciobluibh—theagamh gu 'n deachaidh iad do 'n phriosain g' a fhaicinn — agus thubhairt e riu, "Rachaibh gu Iosa o Nasaret agus foighnichibh an e am fior Mhesiah, agus abraibh ris gu bheil Eoin airson fios a bhi aige." Is furasd a thuigsinn, an uair a ràinig iad e troimh dhomhalachd an t-sluaigh, mar a theireadh iad, "Chuir ar maighistir, Eoin Baiste, sinn a dh' fhoighneachd an tu am fior Mhesiah, no am bi sùil againn ri neach eile?" Agus dh' iarr Criosd orra fuireach beag; agus lean e air teagasg agus miorbhuilean a dheanamh, a' toirt éisdeachd do na bodhair, agus fradharc do na doill; agus an sin thionndaidh e riu, ag ràdh "Pillibh, agus innsibh do 'r maighistir ciod a chunnaic sibh agus ciod a chuala sibh. Innsibh dha gu bheil na doill a' faicinn, agus na bodhair a' cluinntinn, agus gu bheil an soisgeul air a shearmonachadh do na bochdaibh." Agus an uair a phill an dithis dheisciobuil, agus a dh' innis iad do Eoin gu' n robh an soisgeul air a shearmonachadh do na bochdaibh, saoilidh mi gu 'n abradh e "*Is e sin e.*"

Thubhairt am faidh Isaiah gu 'n tigeadh e a' searmonachadh an t-soisgeil do na bochdaibh—a shlànuchadh luchd a' chridhe bhriste. Smuainich air na cridheachan briste tha 's a chuideachd so. Is aithne do gach cridhe e sheirbhe fhéin. Gheibh sibh daoine a' cur comhdach air an seirbhe agus an lotan, an trioblaid agus am bròn. Cha-n 'eil duine an so an nochd nach 'eil a thrioblaid fhéin aige. Tha a bhròn fhéin aig na h-uile teaghlach. Faodaidh bhi mac stroigheil an America no Australia, no air mhisg air sràidibh Lunnuin m' oidhche, a' briseadh cridhe athar 'us màthar; faodaidh bhi call goirt a thainig air ball de 'n teaghlach; faodaidh bhi fear-posda no athair misgeach. Faodaidh deich mile nithean an cridhe a shàruchadh. Faic ciod e thainig Criosd a dheanamh. Thainig chum *luchd a' chridhe bhriste a shlànuchadh.* Is e sin a thug do' n t-saoghal e,—chum luchd a chridhe bhriste a cheangal suas. Faodaidh tu leòn a cheangal suas gun a leigheas. Tha Criosd a' deanamh tuilleadh 'us *ceangal suas;* Tha e *'slanuchadh*: agus cha-n 'eil cridhe an Lunnun, cia b'e cho briste 's a tha e, nach 'eil an Tighearn Iosa comasach air a cheangal suas agus a shlànuchadh.

Mo chairde, ma tha 'ur cridheachan briste airson peacaidh, no ma tha uallach mòr trioblaid agaibh, tha deagh naigheachd agam dhuibh. Thainig Criosd do 'n t-saoghal chum 'ur n-uallach cho maith ri 'ur peacadh a thoirt air falbh. Is esan fear-giùlan an uallaich, agus giùlainidh e gach uallach, na h-uile peacadh air arson, ma dh' aidicheas sinn ar peacadh agus ma leigeas sinn air iad. Agus ma tha neach an so a tha 'n a thràill do aon pheacadh, tha mi 'tighinn cha-n ann chum a dhìteadh, — eadhon as a Bhiobull; ach a dh' innseadh dha slighe na saorsainn; a dh' innseadh dha gu 'm bheil an Tighearn comasach air cumhachd a thoirt da os cionn a

pheacaidh. Thainig mi chum innseadh leis an t-soisgeul a shearmonachadh gu bheil Slànuidhear ann da. Thainig Criosd a thairgseadh saorsa do na braighdibh. Faodidh tu bhi ceangailte eadar làmh 'us chos; faodaidh tu bhi 'n ad thràill do 'd mhiann, do 'n deoch no do dhroch bheus eile nach aithne dhomhsa,—thainig mi a dh' innseadh dhuit gu 'n d' thainig Criosd chum do shaoradh.

Aig Newcastle, 'n uair bha sinn an sin, thubhairt duine, " Cheangail an diabhul mi air chor 'us nach urrainn mi teicheadh uaith." Thubhairt am ministear ris, " Thig, ma ta, leis na h-uile ceaugal a th' ort, direach mar a tha thu." Chunnaic an duine an ni, agus bhris a cheanglaichean. Thig *mar a tha thu.* Cha-n urrainn thu na ceanglaichean a bhriseadh: ach is urrainn Criosd. Is urrainn e do theàrnadh. Le aon fhocal tilgidh e mach an deamhan, 'us bheir e cumhachd dhuit os cionn do mhiann 'us do dhroch bheus millteach.

Bha mi leis an fheachd aig Sionaral Grannd an America aig Richmond. Chuala sinn gu 'n robh na tràillean bochd', a bha gu ruighinn air saorsainn gu coinnimh-aoibhneis a bhi aca. Is ann airson dhaoine dubha bha a' choinnimh; ach fhuair mise dol a stigh. Bha mu thrì mile daoine 'us mnathan ann. Bha solus na saorsainn ag éiridh orra, agus bha iad a' sealltuin timchioll orra le iongantas a dh' fhaicinn c' àite an robh iad. Agus bhuail na màthraichean, na daoine oga, 'us na nigheanan ud am basan, agus ghlaodh iad le aoibhneas! Agus carson? A chionn 'us gu 'n do chreid iad e. Bu shoisgeul dhoibh e. Is fhad a bha iad 'n an tràillean, agus cha robh dòchas aca ri saorsa fhaotainn; ach bhriseadh an ceanglaichean, agus bha iad saor gu bràth!

Ach, a chairde, cha robh maighistir aig aon tràill an America bu chruaidhe na th' oirbhse. Tha sibh a' deanamh seirbhis do 'n diabhul. Ciod e an tuarasdal 'tha e 'toirt duibh? Am faca sibh seirbhiseach aig Satan riamh bha làn thoilichte. Mar is fhaide 'bhitheas tu 's an t-seirbhis ud is ann is cruaidhe a bhitheas i; agus a dh' aithghearr, an uair a bhitheas a sheirbhis thairis, bheir e leis a dh' ifrionn thu gu do phianadh. Faodaidh tu gàire a dheanamh, agus a chur am beag suim; ach tha truas agam ris an fhear a tha 'n a thràill aig an diabhul. Tha mise an so gu innseadh dhuit gu 'n do chuir Dia Criosd chum an t-saoghail, cha-n ann a mhain chum luchd a' chridhe bhriste a shlànuchadh, ach chum saorsa thoirt do na braighdibh, agus aiseag an fhradhairc do na doill. Is e sin gur i so an uair 's am bheil Dia ag radh " Cha-n 'eil mi a 'cur peacaidh agus eusontais as an leth, ach tha mi ag iarraidh maitheanas a thoirt do dhaoinibh. Tha an fhuil air a chaithir-thròcair, agus fhad 's a tha an fhuil an sin, tearnaidh mi gach neach a thig." O, a pheacaich, dean cabhaig an nochd agus dean spairn air an rioghachd a ruighinn fhad 's a tha an fhuil air caithir na tròcair. Aon uair 'us gu 'n duin Maighistir an tighe an dorus, cha bhi dòchas ann na 's mò.

Ann an Russia, o chionn bheagan bhliadhnachan, bha duine aig an robh droch mhac. Shaoil leis na 'm faigheadh e air falbh e o a dhroch companaich, gu 'n tearnadh e e. Fhuair e àite dha 's an arm. Ach is ann a dh' fhàs an t-òganach na 's miosa, le òl 'us anacaitheamh, gus nach robh sgillinn 's an t-saoghal aige. Bha fiachan àraidh ri iocadh, 'us cha robh dòigh air a dheanamh ach leis an àite aige 's an arm a reiceadh, agus a dhol dathigh gu athair air an d' thug e bròn 'us masladh cho mòr. Air an oidhche sin ghabh e paipeir, agus chuir e sios air ann an sreath, na fiachan a bh' air uile; agus sgriobh e fodha, " Co a dh' iocas na fiachan? " An sin chrom e sios agus ghuil e, agus an sin choidil e. Ach co thainig an rathad 'us esan 'n a chodal ach Iompairear mòr Russia fo fholach, a dh' fhaicinn ciod e bha na daoine a' deanamh. Chunnaic e am paipeir agus leugh e e, agus sgriobh e air, " *Iocaidh Nicolas iad.*" An ceann

ghoirid dhùisg an duine, agus bha na fiachan r' a aghaidh. Co a dh' iocas na fiachan? Ach ciod an t-iongantas a bh' air an uair a chunnaic e "Nicolas!" Ciamar tha e an sud! An e fear de na h-oifigich a rinn sud mar fhaladhà? Cha-n e, is e sgriobhadh an Iompaireir fhéin a bh' ann. Ciod e bu chiall da? Bha an naigheachd ro mhaith gu bhi fior. Ach thàinig an t-airgiod an ath là o 'n Iompairear.

A pheacaich, tha neach na 's mò na fear-riaghlaidh Russia uile an so an nochd. Tha fiachan ortsa do Dhia nach urrainn thu 'iocadh. Nis, sgriobh sios air paipeir na fiachan agad uile, cuir sios do pheacaidhean, agus meudaich deich mile fillte an àireamh airson na peacaidhean nach cuimhne leat, agus an sin sgriobh fodha, Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh." Oh, mo chairde, bha Criosd fo 'n mhallachd air ar sonne; ghiùlain e ar peacaidhean 'n a chorp féin air a' chrann; bhàsaich e chum ar saoradh o mhallachd an lagha. Chuir Dia e chum peacaich a theàrnadh. Nis, mo chairde, an leig sibh leis 'ur teàrnadh o so a mach? An gabh sibh e mar Fhear-saoraidh, mar Urras, mar Fhear-tagraidh, mar Fhireantachd dhuibh, an nochd.

Cluinnibh na tha Criosd 'tairgseadh a dheanamh. Their e ris a' pheacach a' s duibhe "Gabh thusa m' àite-se, agus gabhaidh mise d' àite-se. Gabh thusa mo chuid-se fireantachd, agus gabhaidh mise do chuid-se peacaidhean. Gheibh thu m' fhìreantachd, ma 's maith leat sin." Co a ghabhas ri slàinte an nochd mar thiodhlac? A pheacaich, na diult Slànuidhear, air chunnart d' anama.

Bha thu gu so a' cogadh ri Dia. Is e sin na tha na h-uile peacach a' deanamh. Cha-n 'eil an cogadh ud eadar dithis tha coltach r' a chéile. Is cruaidh bhi 'cogadh ri Dia. Agus a nis, geill, geill. Thoir anam, corp, 'us beatha dha. Tha mòran a' feuchainn ri sìth 'dheanamh ri Dia, ach rinn Criosd sin.

O, a pheacaich, tha sìth air taobh Dhé. Tha Dia ag ràdh, "Tha mi rèidh; is leòr leam obair a' Mhic. Rinn e sìth." Agus a nis, gabh thusa ris an obair ud, agus bithidh "sìth air thalamh agus deagh-ghean do chloinn nan daoine." Mo chairde, an gabh sibh ris an t-soisgeul an nochd?

Their cuid, "Ach is éigin domh beagan aithreachais a dheanamh, mu 'n creid mi agus mu 'n teàrnar mi." Aon fhocal mu aithreachas. Is e atharrachadh inntinn aithreachas. Mu 'n do chreid mi shaoil leam gu 'm b'e Dia mo namhad mòr. Ach an uair a chunnaic mi a ghràdh ann an tiodhlac a Mhic air mo shon; gur ann a tha e a' feitheamh air a bhi gràsmhor, agus a' tairgseadh slàinte dhomh, leagh sud mo chridhe; ghlac an gràdh mi. Nis tha beachd mearachdach mu Dhia aig na h-uile peacach a tha an so gun tearnadh an nochd. Is e tha uait atharrachadh inntinn a thaobh Dhé. Is e Dia gràidh agus sìthe a th' ann, agus bu mhaith leis do theàrnadh.

Gu' n cuidicheadh Dia thu chum tighinn mar a tha thu a dh' ionnsuidh Dhé a' ghraidh, chum bhi air do theàrnadh!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIRANNACH AN FHOGHAIR, 1875.

## AN COIRNEIL GARDNER,

A THUIT AIG PRESTONPANS, 'S A BHLIADHNA, 1745.



*Death of Colonel Gardner.* (*See page* 4.)

"*Is mise an Tighearn, Dia na h-uile fheola; am bheil ni 's am bith tuilleadh 'us cruaidh ormsa?*" (Ier. xxxii. 27.) Co tha cho fada o Dhia nach 'eil dòchas ann gu' m pill e? "Am bheil Spiorad an Tighearna air a chumhannachadh?" Co tha cho ciontach nach 'eil fuil Iosa Criosd Mic Dhé comasach air a ghlanadh? "*Am bheil ni 's am bith tuilleadh 'us cruaidh air an Tighearn?*"

Rugadh an Coirneil Seumas Gardner an Siorramachd Linniuthaich, an Alba, agus bha e an tùs a bheatha 'n a shaighdeir ascaoinn, fiadhaich, neomhodhail. Thuit bràthair 'us bràthair athar dha am blàr a' chatha; chaochail 'athair troimh shàruchadh cuirp 'us inntinn ri linn cogaidh, ach gidheadh dh'fheumadh esan dol do 'n arm. Bu shaighdeir o 'oige e; oir 'n uair a bha e 'na oganach chuir e cath tri uairean ri daoinibh a bha e 'meas a thug easurram dha. A'

bruidheann orra sud rìs, 'n uair a thainig an t-atharrachadh air, thubhairt e ri neach a thilg air e, "Tha eagal peacaidh orm; tha fhios agad fhéin nach 'eil eagal cogaidh orm."

Rugadh e 's a' bhliadhna 1688, bliadhna an Atharrachaidh a shaor sinn o na righribh Stiuardach. Dh'iarr màthair dhiadhaidh a sheòladh gu Criosd; ach bha an teagasg, a réir coslais, gun toradh, agus cha robh feart aig air na freasdailibh. Aon là 's an Fhraing thilg an t-each thar a cheann e. Theab a bhàthadh le stoirm air tràigh na h-Olaind. Ach is e an t-saorsainn a b' iongantaiche a shealbhaich e riamh, an t-saorsainn a rainig air aig blàr Ramilies 's a bhliadhna 1706, 'n uair a bhuail peilear e 's a bheul, a 'dol mach troimhe, 'g a fhàgail leonta, truagh, fad na h-oidhche gun neach a shealladh ris. Ach cha robh umhal aige; lean e air a' pheacadh. Bha a bheatha 'n a beatha fhein-shàsuchail, eadhon gràineil leis an olc, ged nach robh e fhéin toilichte leis. Dh' fhàg na dh'fhairich e de dhiomhanas gach toilinntinn feòlmhor, agus gach aingidheachd, maille ri cronuchadh a choguis, cho truagh e air amaibh, gu bheil e fhéin ag innseadh nis, gu'n do dhearc a shùil air cù, am measg cuideachd meara a bha 'g a mheas ro shona, agus gu'n d'thubhairt e ris fhéin, "Oh, gu'm bu mhi an cù ud!"

Ach bha rùn tròcair aig Dia nan gràs d' a thaobh. 'S a bhliadhna 1719, mu dheireadh an t-samhraidh, chaith an t-oifigeach aoibhinn so Sàbaid ann an diomhanas, a' fuireach cuide ri luchdfachoid gu feasgair anmoch. Chuir e roimhe an oidhche a chaitheamh a' deanamh toil na feola; ach air dha bhi air fhàgail uair a thìm leis fhéin, thog e leabhar a chuireadh 'n a mhàl le caraid diadhaidh (their cuid gur i a mhàthair a rinn e) air an robh cùram airson anam' an òganaich, 's an tir fad as. Ghlac ainm an leabhar 'aire, "*An Saighdeir Criosduidh, no, Neamh air a ghlacadh le ainneirt.*" Mar a leugh e na duilleagan, thuit mar gu'm bitheadh dearrsadh soluis air an leabhair a thug air gu'n do sheall e timchioll. Cha robh fhios aige ro mhaith an robh e 'n a dhùisg, no an e bruadar a bh'ann; ach shaoil leis gu'm fac 'e roimhe *Criosd air a cheusadh*, le glòir uile mu 'n cuairt da. Mar a dh'amhairc e, shaoil leis gu'n cuala e na focail: "*A pheacaich, an do ghiùlain mi so air do shon, agus an e so mo dhuais?*" Co dhiubh bha e 'n a dhùisg no 'n a chodal tha so cinnteach, gu'n robh an uair sin 'n a thoiseach air beatha nuadh d' a anam. Dh' fhaodadh e seinn mar a rinn Eoin Neuton an deigh sud:—

"Is fhad a ghabh mi tlachd 's an olc,
Gun athadh orm, no geilt,
Gu 's an do ghlac ni nuadh no shùil,
A chaisg mo chùrs' neo-ghlic.

"Chunnaic mi a' crochadh sud air craoibh,
Neach cràidht', làn fal', 'us fann,
A dh' amhairc le sùil tlàth a nuas,
Mar sheas mi dlù d' a chrann."

Thug an Spiorad Naomh dha, air an oidhche sin, sealladh air a bheatha pheacaich a lion e le uamhas agus féin-fhuath. Chunnaic e a chuid ann an ceusadh Mhic Dhé, a mhi-ghnéthealachd do Dhia, a thug Criosd, agus is e sin bu ghoirt a dh' fhairich e uile. B' abhaist da bruidheann mu 'n uair ud mar an uair '*s an d' fhuair e an sealladh iongantach ud air a Thighearn beannaichte*, agus a rìs, gur ann an sin a chunnaic e e fhéin, "*mar an t-uamhas bu ghraineile ann an cruitheachd Dhé.*"

Dh' fhoillsich an Tighearn Iosa e fhéin gun teagamh dha air an t-slighe. (Gniomh. ix. 17–27). Ach mar a chumadh Pol tri laithean, bha an Coirneil Gardner air a chumail tri miosan gun Ghrian na Fìreantachd a bhi 'dealradh air 'anam gu h-uile. Tha an Tighearn arduachdranail 'n a shlighibh gu léir, a 'toirt soluis do chuid gu luath, agus do chuid eile an deigh ùine. Lean an Coirneil Gardner trì miosan gun fhaireachadh bhi aige air gairdeachas. Ach rugadh e o 'n Spiorad air an oidhche ud, agus bha so mar bhuaidh air a' cheud dearrsadh de 'n t-solus a ràinig air 'anam, gu'n

robh e gun mhiann 's am bith an deigh nan seann toilinntinnean; bha a chuid anamianna feòlmhora mar gu 'n do chrion iad o 'n bhun, ged a b' abhaist da ràdh " nach b' urrainn an t-uile-chumhachdach fhéin esan a leasachadh, gun an corp aige a chlaoidh, agus corp eile a thoirt da." Eisdeadh misgearan ri so; éisdeadh gach neach a shaoileas nach urrainn e " dol as o 'n truaillidheachd a tha 's an t-saoghal troimh anamiann." Is e so dòigh Dhé air dorus a' phriosain fhosgladh, agus am priosanach a shaoradh o chuibhrichean a' pheacaidh agus Shatain.

Bha e aon là a' leughadh nam briathran, Rom. iii. 25, 26: " Neach a shonraich Dia 'n a iobairt-réite trid creidimh 'n a fhuil chum 'fhireantachd fhoillseachadh le maitheanas nam peacaidhean a chaidh seachad, troimh fhadfhulangas Dhé; a dh' fhoillseachadh 'fhireantachd-san, 's an am 'tha làthair; chum gu'm bitheadh e cothromach, agus gu'm fireanaicheadh e an ti a chreideas ann an Iosa." Air dha na briathran sin a leughadh, thuit 'eallach dheth. Bha eagal air tric, fad nan trì miosan 'bha 'n sud, gu'm b'éigin do Dhia sgrios siorruidh a chur an gniomh air peacach cho mòr ris-san, a chum eisempleir a dheanamh dheth; ach a nis chunnaic e mar a bha ceartas air a ghlòrachadh le bhi 'gabhail ris an urras 'n a àite. Thubhairt e gu'n robh 'aoibhneas cho mòr nach d' fhuair e codal fad thrì oidhcheau; gu'n do lionadh e leis an ùrachadh a fhuair e troimh fhàbhar Dhé bhi aige; agus gu'n do lean an t-aoibhneas ud seachd bliadhna gun dad a bhriseadh a bhi air.

Air dha bhi nis beò do Dhia " dh' athcheannaich e an aimsir." Dh' éireadh e aig ceithir uairibh, agus leanadh e gu sé a' leughadh an Fhocail, agus ag ùrnuidh; agus m' fheasgair dh' iarradh e ùine d 'a fhéin 's an uaigneas. 'N am bitheadh e air màrsail, agus an éigin gluasad mu cheithir uairibh (mar a thachradh air amaibh), bhitheadh e air a chois aig a leabhar mu dhà. Chaidh an sgeul mach gu'n robh e as a bheachd. Rùnaich beagan càirdean bruidheann a dheanamh ris; ach labhair e air dhoigh cho stolda, glic, ag innseadh na dh' fhairich e, agus thug e comhairle cho dùrachdach orra a thaobh gnothuch an anam, gu'n d' thubhairt fear de 'n chuideachd; " So, so, falbhamaid; shaoil leinn gu 'n robh *an duine so air a chuthach*, agus is ann tha e 'dearbhadh *gu bheil an cuthach oirnn fhéin.*"

Bhitheadh e taitneach a bhi toirt teisteanais air a chliù o leithid Dhr. Calamy á Lunnun, agus gu h-araidh Dr. Doddridge á Northampton, a bha ro eòlach air. Tha a chaithir anns an do shuidh e an eaglais Dhr. Doddridge air a comharrachadh gus an là an diugh. Cia b' e àite gus an do chuireadh an reiseimead aige, dh' iarr e pobull an Tighearna an sin, agus shuidheadh e le tlachd aig bord an Tighearna leo. Aon uair aig Port Phadruig 's a bhliadhna 1725 sgriobh e dh' ionnsuidh caraid gu'n robh " tuilleadh aobhar aige air Dia a chuimhneachadh o bheanntaibh Phort Phadruig, no Daibhidh o thalamh Iordain agus nan Hermonach, agus sliabh Mhitsair."

Cuimhnicheamaid gur e saighdeir a bh' ann. Bha e ach beag anns na h-uile blàr am Flannrios fo Dhiuchd Marlborough. Ach cha-n e ar gnothuch bhi 'toirt cunntas air cathaibh; is fearr leinn innseadh mar a bhuin e r' a dhaoinibh; oir b' abhaist da sealltuinn orra, agus focal a ràdh riu mu'n teàrnadh, agus am feum air Criosd. Bha an dùsgadh an Cambuslang 'us Cillsaoidh 's a bhliadhna 1741 'n a ullachadh air an tìr fa chomhair na fulangais a dh'éirich an deigh sin. Bha an Coirneil air a lionadh leis an dùsgadh. Sgriobh e gu Dr. Doddridge gu'n robh " sé fichead anam 's a deich air an toirt gu h-obann gu Criosd," agus a rìs, " is aobhar cliù shiorruidh so a chuireas aoibhneas air d' anam." A 'labhairt mu mhinistear no dha a bha 'n am meadhon air na h-aingidh a dhùsgadh, agus a fhuair tàire o chuid

airson sin, ghlaodh e, "Bu docha leam gu'm bu mhi an duine tàireil ud, a bha 'n a mheadhon an laimh an Spioraid chum aireamh cho mòr a dh' anaman 'iompachadh, agus a thogail suas ann an creidimh, no ged bu mhi Iompairear an domhain uile."

Mu 'n àm sin chomharraicheadh e chum reiseimead each an Alba, dlù do Bhancton, an dathigh aige fhéin. Bha e mar gu'm bitheadh e gu sochair ama sìthe a mhealltuinn 'n a thìr fhéin; ach cha b' fhad gus an cualas sgeul eile. 'S a bhliadhna 1745 bhris an Ceannairc a mach; thainig Prionnsa Tearlach air tìr an Alba, agus thionail e armailte. Fhuair an Coirneil Gardner ordugh Sir Eoin Cope a ruighinn aig Dunbar le a dhaoinibh. Rinn e sin ged a b' ann le beag mhisnich, ag radh r' a mhnaoi 'n uair a dhealaich e rithe, "Tha siorruidheachd againn r' a chaitheamh cuideachd." Bha Sir Eoin Cope neo-chomasach, agus lion an teicheadh neo-ghlic a rinn e a dhaoine le an-earbsa, agus is ann mar sin a chuireadh blàr Phrestonpans, mu mheadhon an Fhoghair 1745. Fhuair an Coirneil lot le peileir, luath d' an là, 's a bhroilleach, a thug air leum 's an diollaid ach cha-n fhàgadh e am blàr. Le cuig deug a mhain d' a chuid daoinibh chuir e an aghaidh an namhaid; agus air dha buidheann dhaoine air chois fhaicinn gun oifigeach, rainig e iad agus thug e misneach dhoibh. Mar a bha e' labhairt riu bhuail saighdeir Gaidhealach e air a ghairdean deas le fàltair air crann a 'toirt leòn cho mòr dha 's gu'n do thuit claidheamh a' Choirneil a 'laimh. Aig an dearbh uair thainig cuid eile de na naimhdibh 'na aghaidh, 'g a tharruing sios de 'n each agus thug aon dhiubh buille bàis dha, aon chuid le claidheamh mòr no le tuagh, air cùl a chinn.

Fhuair a sheirbhiseach e dà uair an deigh a' bhlàir fhathasd leis an anail ann, ach chaochail e goirid an deigh sin an tigh mhinisteir Thranent. Tha iad a ràdh gu'n do mharcaich am Prionnsa an t-each aige gu Derby. Mar a luidh e air a bhlàr a' basachadh chuala neach e ag ràdh ri ceannard Gaidhealach, "Tha sibhse a' cogadh airson crùin aimsireil; tha mise dol a dh' fhaotainn crùin neamhaidh." Agus a nis chi neach 's am bith, a shiubhlas an rathad ud, sgriobhadh air clach-chuimhne dha a thogadh aig Prestonpans, a dh' innseas mu shaighdeir Chriosd tha 'n a luidh 's an ùir.

Fhuair e "deagh theisteas," agus sin "trid creidimh." Gus an d' amhairc e air Iosa, bu sheirbhiseach gràineil a' pheacaidh e. Ach thainig an Spiorad d' a ionnsuidh agus sheòl e chum a' chrannceusaidh e.

An iongantach leat gu'n do lean e air bhi 'n a shaighdeir fad a latha? Ma tha ceirde duine laghail, faodaidh bhi gur fhearr dha fuireach mar a tha e agus fianuis a thogail airson Chriosd Cha do leig Nicodemus dheth bhi 'n a fhear-comhairle, agus cha d' rinneadh Ioseph o Arimatea 'n a abstol. Cha d' iarradh air fear-coimhid phriosain Philippi 'àite a leigeadh dheth; dh' fhan na naoimh a bha ann an teaghlach Cheasair an sin. Cia b' e àite 's an d' fhuair gràs Dhé thu, foighnich nach e sin an t-àite 's an fhearr dhuit a bhi

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS A GHEAMHRAIDH, 1875.

## "CHI MI! CHI MI!"




'S AN t-samhradh, air a' bhliadhna 1860, bha mi air maduinn àraidh a' pilltinn air mo chois an deigh searmonachadh aig S—— gu mo thigh aig C——.

Beagan an deigh S—— fhàgail, air tionndadh dhomh chunnaic mi duine 'tighinn, a bha coslach ri bhi 'na sheann fhear-déirce. Ann am mionaid bheag bha e ri'm thaobh. Bha a bhrògan aige air a ghualainn, agus cha robh air a chosan ach seann bhrògan-aodaich ribeach. Bha e air tighinn deich mile mar tha, agus air dhomhsa fhoighneachd dheth c'àite an robh e 'dol, thubhairt e, "*Gu Ceighleidh, mach o Bhradford,*" agus gu'n robh e gun airgiod a bheireadh air an rathad-iaruinn e. Cha b' fhad gus an cuala mi sgeul a bheatha. Bha e na's saoire theagamh, o nach robh fhios aige gu'm bu mhinistear mi. A' faicinn màla bhige 'n am laimh, shaoil leis gur ann bha mi "a' reic nithean beaga."

Dh' fhoighnich mi, "Cia sean 's a tha thu, a charaid?"

"Tha mi mu'n tri fichead 's a deich, le'r cead," ars' esan.

"Mata, am bheil dòchas agad á saoghal na's fhearr a bhi agad?"

"Cha-n 'eil ni ann domhsa ach flaitheanas" ars' esa, fo làn dhearbhachd.

"Nach 'eil?" arsa mise; "ciod e dh' fhàg cho cinnteach thu?"

"Tha" ars' esan, "nach d'rinn mi olc 'sam bith ri'm là, agus gu'n d'rinn mi na dh' fhaodainn de mhaith. Cha-n urrainn ni eile bhi agam."

"Ma tha an ni a tha thusa ag ràdh fior," arsa mise, "ciod e ni *mise?* Cha d' rinn mise am maith a dh' fhaodainn, agus is mòr a rinn mi a dh'olc. Bha mise ro eucorach."

"An robh, le'r cead? Cha-n 'eil sibh coltach ri fear de'n t-seòrsa."

"Cha-n fhaod thu daoine a mheas a réir an coslais. Bha mise cho olc 'us gu'n do bhris mi lagh Dhé uile gu léir; rinn mi gniomharan uamhasach; eadhon mort, tuilleadh 'us aon uair."

Ghabh an seann duine eagal ri sud; sheas e 'us sheall e rium gu geur, 'us thubhairt e, "Ciamar tha sibh an so mata?"

"Oh, cha-n'eil sinn gu tric a' faighinn ar toillteanais, air neo cha bhithinnse an so. Chi thu nach 'eil mi mar a tha thusa; ciod a ni mi?"

Mar gu'm bitheadh truas aige ri'm chor, thubhairt e "Le'r cead, mata, cha-n urrainn mi 'fhuasgladh. Cha-n 'eil fhios agam ciod e a ni sibh. Cha léir dhomhsa ni a dh' fhoghnas dhuibh ach g'un dean sibh na's fhearr o so a mach. An sin cha bhi agaibh ach beagan buillean, tha fhios agaibh. Tha am Biobull ag ràdh gu'm bi mòran buillean aig cuid, agus beagan aig cuid eile."

"C'àite an teid iad chum na buillean fhaighinn?" arsa mise.

"Oh," ars' esa gu h-urramach, "Theid iad a dh' ifrinn."

"Agus an uair a gheibh iad am buillean, an tig iad as?"

"Cha tig, fanaidh iad an sin gu bràth."

"Ro cheart, ach cha-n eil uamsa dol a dh' ifrinn idir; is e tha uam dol a fhlaitheanas. An innis thu dhomh ciamar a gheibh mi dol ann?"

"Mata, le'r cead, cha-n urrainn mi. Ach cha-n 'eil e fior, am bheil,gu'n robh sibh cho eucorach?"

A' fuireach mionaid bheag, agus ag amharc air 's an aghaidh, thubhairt mi ris gu stolda, "Tha e fior; agus is urrainn mi ràdh *gu bheil thusa ceart cho dona, agus dearbhaidh mi e.*" Le feirg agus iongantas an ceann a chéile, thubhairt e gu dùrachdach, "Cha-n 'eil mi."

"*Tha thu;* agus dearbhaidh mise e o fhocal Dhé. Ann an litir Sheumais tha e air a ràdh, '*Oir cia b'e neach a choimhideas an lagh uile, agus a thuisliceas ann an aon àithne, tha e ciontach de'n iomlan.*' Nis, innis dhomh, an robh thu riamh air mhisge?"

"Mata, bha beagan orm dhi, air uairibh."

"An d' thug thu ainm Dhé riamh an diomhanas?"

"Cha-n urrainn mi ràdh nach d' thug."

"Tha mi 'creidsinn gu'n d'rinn thu mionnan 'us mallachadh, air amaibh."

"Rinn mi. Cha ghabh e'àicheadh."

"Cha do labhair thu an fhìrinn an comhnuidh."

"Mata, cha do labhair."

"Gun a bhi 'dol na's fhaide, chi thu gu'm bheil thu ciontach an iomadh puinng. Agus mar sin bhris thu lagh Dhé gu h-iomlan, agus gu tric. Amhairc a nis air ciod e 'tha am focal eile ag ràdh, 'Is mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-UILE nithibh a tha 'sgriobhta ann an leabhair an lagha chum an deanamh' (Gal. iii. 10). Nis, chi thu le so, ged nach deanadh tu ach aon pheacadh ri fad do bheò air an talamh, gu'm bheil thu fo mhallachd. Nis, an robh corruich riamh ort ri neach 's am bith, agus an robh fuath agad dhoibh 'n ad chridhe?"

Thubhairt e gu'n robh.

"Mata," arsa mise, "ann am fiannis Dhé bha thu ciontach de mhort; oir tha e ag ràdh 'na fhocal, '*Gach neach*

*a dh' fhuathaicheas a bhràthair is mortair e; agus tha fhios agaibh nach 'eil aig mortair 's am bith a' bheatha mhaireannach a' fantuinn ann'*" (1 Eoin iii. 15).

Bha e soilleir gu'n robh an solus a' ruighinn air 'inntinn, oir thubhairt e an so le iongantas, "An ann mar sin a tha?"

"Is ann," arsa mise; "agus a nis amhairc air ais, agus faic an cuimhnich thu air do bheatha a chaidh seachad; agus innis dhomh an robh fìor ghràdh agad riamh do Dhia, oir is i àithne mhòr a' Bhiobuill '*Gràdhaichidh tu an Tighearn do Dhia le'd uile chridhe, le'd uile inntinn, le'd uile anam, 'us le'd uile neart; agus do choimhearsnach mar thu féin*'" (Mat. xxii. 37, 39).

"Ro mhaith, thubhairt mise m'ùrnuidh ris air uairibh."

"C'uine a rinn thu sin, a charaid?"

"Rinn, 'n uair a bhithinn 'coiseachd air an rathad; thubhairt mi an sin, 'A Thighearna, cuir leam air an là,' agus rinn e sin."

"Agus thug thu buidheachas dha?"

"Thug mi."

"Nis, an iarradh tu cuideachadh uaith, mur bitheadh eagal ort nach fhaigheadh tu gu leòr r'a itheadh?"

"Cha-n 'eil mi ràdh gu'n iarradh."

"Cha-n e sin gràdh do Dhia, mata; 's e th'ann gràdh dhuit fhéin. Cuiridh mi ceist eile ort. An uair a chuidich Dia leat, agus a thug thu buidheachas dha, an d'thug thu oidhirp an deigh sin air a thoil a dheanamh, no an d'fhàg thu e gus an robh thu a rìs an eigin?"

Bha toradh air a' cheasnachadh agam. Thainig dùsgadh air a choguis, agus chunnaic e nithean le sùilibh eile, seach mar a bha. A'creidsinn gu'n robh an Spiorad Naomh a réir focal Iosa *a' dearbhadh peacaidh, fìreantachd, agus breitheanais air*, thug mi oidhirp air fheuchainn da gu bheil lagh Dhé ag agradh ùmhlachd iomlain; nach fìreanaichear duine beò le oibribh an lagha; gur e tuarasdal a' pheacaidh am bàs; gun robh eachdraidh a bheatha fada a' nochdadh nach d'thug e ùmhlachd idir uaithe; gu'n robh '*uile fhìreántachd mar luideagan salach;* nach robh a chridhe riamh ceart maille ri Dia. An uair a bha mi mar so 'toirt a dhòchais uaithe, agus a' milleadh a dhìdein bréige air, bu chianail bhi 'faicinn mar a ghluaiseadh 'fhaireachadh. Dh' fhàs e na's goirt na h-uile ceum, gus mu dheireadh an do bhris gal air, agus a thubhairt e le guth briste, "*Tha mi cho dona ribh fèin! Tha, tha! Ciod a ni mi?*"

Ghuil mi fhéin cuideachd, 'n uair a chunnaic mi an seann pheacach. Chaidh an lorg air an robh taic a dhòchais airson na bithbhuantachd a bhriseadh 'n a ghreim ann am mionaid, agus cha robh aig 'n a àite ach "*duil eagallach ri breitheanas, agus feirg theinntich*" (Eabh. x. 27). Dh' fhairich e truaigh a staide—a' bhithbhuantachd aig laimh, agus e gun ulluchadh air a shon.

"Bitheadh misneach agad," arsa mise, "Is aithne dhomhsa ciod a ni sinn."

"An aithne, le'r cead?" ars' esa, le mòr dhùthrachd cainnte.

"Is aithne; is eigin amharc ris an Tighearn Iosa Criosd. Chuala tu *m'a thimchioll-sa*, nach cuala?"

"Chuala; nach do bhàsaich e air a chrann-ceusaidh?"

"Bhàsaich, agus dh'adhlaiceadh e; agus dh'éirich e rìs, agus chaidh e air ais do neamh, agus tha e nis air a' chaithir an sin. Tha gràdh aig do pheacaich, mar a tha thusa 'us mise, agus tha e ag ràdh ruinn, '*Thigibh do'm ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair agus fo thròm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh.*' '*Amhaircibh riumsa, agus bithibh air 'ur tearnadh.*' Is e tha uainne amharc ris, agus earbsadh as, agus gheibh sinn maitheanas ar peacaidhean uile.

Bu duilich dha creidsinn gu'n robh slainte an anama saor troimh Chriosd, ach thubhairt mi ris, "Tha mi cinnteach as."

"Am bheil?" ars' esan.

"Tha, agus direach mar a thubhairt Iosa. Bha mi fada truagh, 'g am fhaicinn féin 'n am pheacach ifrinn-thoillteanach, làn uile. Chunnaic mi nach b'urrainn mi mi fhéin a leigheas. Cha robh fois agam là no oidhche, gus an deachaidh mi aon fheasgair gu àite

uaigneach a dh' ùrnuidh; agus smuainich mi air cho caomh 's a tha e; na nithean mòr' a rinn e; cho maith 's a tha e, eadhon do pheacaich; a mhaitheas dhomhsa. Agus an sin smuainich mi air a ghràdh mòr ann an cur 'Aon-ghin Mhic a bhàsachadh airson pheacach. Smuainich mi air gràdh eagsamhuil Iosa ann an tighinn do'n t-saoghal a dh' fhulang bàis; agus mar a thubhairt mi, *Ghràdhaich e mi agus thug e e fhéin air mo shon*, dh'fhairich mi gràdh 'n am chridhe dha; agus a' sealltuinn suas, thubhairt mi, 'Tha mi a' creidsinn annad,' agus ràinig sonas orm. Agus is e nis mo dhòchas gu'n teid mi a fhlaitheanas, cha-n ann a chionn gu bheil mi maith, oir bha mi ro olc, mar a thubhairt mi, *ach air sgàth na rinn 'us na dh'fhuiling Criosd air mo shon*."

Dh'éisd am peacach bochd fo dhearbhadh ris na briathraibh simplidh ud le aire gheur, agus thubhairt e, le dòchas air tòiseachadh, "Saoil sibh an teàrnainn e seann pheacach mar a tha mise?" "Tha mi cinnteach as. Is i 'obair a bhi 'teàrnadh. Is e a mhòr thlachd e. Teàrnaidh e na thig d'a ionnsuidh; oir tha e air a ràdh, *Tha e comasach air gach aon neach a thig 'a dh' ionnsuidh Dhe trid-san a theàrnadh gu h-iomlan, a chionn gu bheil e beò gu bràth chum eadarghuidhe a dheanamh air an son*." Agus a rìs, "*An ti a thig d'am ionnsuidh-sa, cha tilg mi air chor 'sam bith a mach e*." "*Lotadh e airson ar n-aingidheachd, bhruthadh e airson ar n-euceartan; bha smachdachadh ar sìthe air a leigeadh air; agus le a chreuchaibhsan tha sinn air ar slànuchadh. Chaidh sinn uile mar chaoraich air seacharan; thionndaidh gach aon againn 'g a slighe fhèin; agus leig an Tighearn airsan aingidheachd gach aon againne*." "*Bhàsaich e, am fìrean an àite nan neo-fhìrean, chum 'us gu'n tugadh e sinne gu Dia*." Mar a mhìnich mi na h-earrainnean sin, agus a nochd mi dha obair-saoraidh Chriosd, gun aon ni 'fhàgail againn ri dheanamh, dh'atharraich a ghnùis, agus thubhairt e gu tric, "Cha-n fhac mi mar sin riamh roimhe e." Mar a labhair sinn mar sin car ùine, theireadh e, "Chi mi! Chi mi!" Cia fior 's a tha e gu'n toir "fosgladh a bhriathar solus."

An ceann ùine bhige, stad e, agus bhuail e a bhata air an talamh, agus thubhairt e le eud, "*Beannaich e! Teàrnaidh e mi! Tha gràdh agam dha!* Tha sin agam! Tha mi a' creidsinn ann!"

An deigh beagan ùine, thubhairt e, "*Nach iongantach gu'n do choinnich sinn an diugh; Cha'n fhaod a bhi nach deachaidh 'ur cur ann a dh' aon ghnothuch*."

"*Seadh, agus nach iongantach gràdh Chriosd ann an coinneachadh riut, chum do dheanamh sona*."

Bha mile gu leth againn fhathast ri choiseachd. Bha ar còmhradh uile mu Chriosd.

Thug mi mo làmh dha. Ghabh e i, agus thubhairt e, "Bithidh sinn a dh' aithghearr am flaitheanas, agus aithnichidh mi sibh an sin. Cha bhi mise fad an so; aithnichidh mi sibh 'n uair a thig sibh." An sin thubhairt e mu Chriosd, "*Beannaich e! Beannaich e!*" agus dhealaich sinn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH, 1875.

## C'AITE AM BHEIL THU 'DOL?




Air oidhche gheamhraidh, o chionn beagan bhliadhnachan, thainig sreath-charbadan luath stigh do àite-tàimh air rathad-iaruinn, mu dheich mìle fichead o chrioch an turuis. Bha e fadalach. Thubhairt am fear-cur, 'us e fo bhuaidh deoch, gu 'n deanadh e an gnothuch fhathast, agus gu'n ruigeadh e aig an uair. "Cha-n urrainn thu am baile a ruighinn aig leth-uaire an deigh naoi," ars'neach a bha làthair. "Bithidh mise aig leth-uaire an deigh naoi, aon chuid 's a bhaile no *an ifrinn!*" ars' esan gu h-uamhasach.

Chaidh na carbadan air adhart. Ghabh iad ceum ro luath. Beagan an deigh dhoibh falbh 'us iad 'siubhal mar a' ghaoith, ann an àite bog thòisich iad air dol thuige agus uaithe, air an rathad. Car tiotadh beag — mar a dh' inuis caraid duinn a bha ann— bha an gluasad oillteil, eagallach; 'us an sin bha farum ann, mar mhèin fùdair a' losgadh; agus luidh na carbadan

agus na bh'annta—daoine 'us bathar—air an sgiotadh air an t-slighe. C'àite an robh am fear-cur? Bha an inneal-tarruing agus an duine le chéile air an tiodhlacadh 's a mhointich. Ann am priobadh na sùla bha an duine truagh 's a bhithbhuantachd.

Is e bha sud duine air a ghlacadh a réir 'fhocail, agus air a thoirt air falbh 'n a aingidheachd! "Ma 's ann air éigin a thearnar am fìrean, c'àite an taisbean an duine midhiadhaidh agus am peacach e fhéin?" (1 Pead. iv. 18). Is maith a dh'fhaodas a' leithid a cheist fear a' chodail a dhùsgadh, agus a thoirt gu ràdh, C'àite am bheil mi 'dol?

A leughadair, *c'àite am bheil thusa 'dol?* Cha chluinn sinne do fhreagradh. Cha ruigeadh do ghuth oirnne ged a labhradh tu troimh thrompaid. Ach is aithne do Dhia. Is aithne dha an t-eagal, theagamh an naimhdeas, a dhuisgeas a' cheist tha so, co dhiubh a dh' aidicheas tu e no nach aidich. Is aithne dha thu gu léir. Is aithne dha na h-uile gniomh, eadhon na smuaintean agad. Is aithne dha c' àite a tha thu 'dol.

Thachair ann an àite mar a leanas, agus ged nach robh a' chrioch cho muladach, is fiù 'aithris:

Ghlaodh fear de na daoinibh a tha timchioll an rathad-iaruinn aig dorus carbaid, là de 'n bh'ann, "Am bheil 'leithid so a dhuine uasal 's a charbad?"

"Is e sin m'ainm-se" ars' òganach a bha dìreach air suidhe sios an oisinn a' charbaid.

"C'àite am bheil sibh a 'dol?" ars' an duine. "*Tha a dh' ifrinn*" ars' an t-òganach gu grad, 'us fearg air; agus le frionas chaidh e mach, 'us thòisich e air coimhead airson a chuid imrich. Chriothnaich na bha stigh, ach cha d' thubhairt iad focal.

Is ann mu mheadhon an t-samhraidh a bha e, ach bha am feasgair gun bhoillsgeadh gréine. Bha neoil dhorcha air na speuraibh, a bhagair stoirm, agus thainig uisge nios a bha chum anshocair do'n luchd-turuis; oir dh' fhairich iad cudthrom air an inntinn leis a' choslas a bh'air an fheasgair. Bha a smuaintean fhéin aig gach fear dhiubh mar a shiubhail iad gu luath. Bha cuid le 'n aire air toilinntinn na feòla; cuid air gnothuch an t-saoghail; cuid toilichte an dòchas bhi 'coinneachadh ri cairdibh ionmhuinn; agus cuid eile a 'dol gu tigh a' bhròin no seòmar na trioblaid.

Bha fear dhiubhsan a bha 's a charbad maille ris an òganach 'n a mhinistear soisgeil. Chual' e cainnt oillteil a' ghille, agus fo eagal gu'm b' i an fhìrinn a bh' aige, rùnaich e rabhadh a thoirt da.

Bha coslas an òganaich taitneach. Bha neul mulaid air 'aghaidh. Bha rudhadh mi-nadurra 'n a ghruaidh; bha a shùil soilleir, geur, mar a gheibhear i far am bheil caitheamh, agus bha a phearsa caol, caithte, leis an eucail. B'fhianuis e air neo-chinnteas an t-saoghail eadhon do 'n òige. Gidheadh, bha ni ann bha ro thaitneach dhoibhsan a thachairead ris.

Bha am ministear ro fhada uaithe chum bruidheann uaigneach a dheanamh ris; agus dh' fhuirich e gus am faigheadh e cothrom na b'fhearr.

Mu mheadhon oidhche, stad na carbadan aig ——, agus thainig an luchd-turuis mach a ghabhail ùrachaidh.

"C'uine," a charaid oige, a tha sùil agad ri "crioch do thuruis a ruighinn?" ars' am ministear a' suidhe sios làthair ris an oganach, 'n uair a ghluais na carbadan rìs.

"Tha suil agam ri ruighinn an earthrath," ars' esan a' freagairt. "Tha mi 'dol gu —— agus gabhaidh mi an t-aiseag gu —— 's a mhaduinn: tha na lighichean a' meas gur fheairrd mi atharrachadh àite-tàimh."

"Cha-n e sin a th' air m' aire; ach an t-àite mu'n do bhruidhinn thu ris an duine mu 'n d' fhalbh sinn."

Chuimhnich an t-òganach a' chainnt, agus thainig rudhadh 'n a aghaidh, 'us e gun chomas freagairt. Thòisich am ministear an sin air labhairt ris gu stolda mu 'anam; dh 'fheuch e dha mar a bha creidimh an t-saoghail 'us

mar a bha am fior chreidimh a réir focail Dhé, ann an daimh ri cor an anama; agus chathaich e air Slànuidhear glòrmhor an fhocail a ruighinn, mar an aon doigh air fearg shiorruidh Dhé a sheachnadh, agus slàinte a shealbhachadh. Bha an t-òganach ag eisdeachd gu toileach, agus bha dòchas aig a mhinistear nach b' ann an diomhanas a labhair e.

Cha do thachair an dithis riamh o sud; theagamh nach tachair 's an t-saoghal so. Ach tha sinn an earbsa nach ann air talamh chlachaidh thuit an siol ud, far an do chrion gach fàs a bh' air; ach gur ann trid beannachadh Dhé, bha a thoradh chum slàinte a leithid, 'us gu'n d'rinn e soilleir an fhìrinn ud, "Focal 'n a thràth, cia maith e!" (Gnath. xv. 23.)

Fhir-thuruis chum na bithbhuantachd! mar a thachair am ministear air an òganach, tha an trachd so a' tachairt ortsa, agus a' foighneachd, C'àite am bheil thusa 'dol? Na meas gur ceist gun bhrìgh a th' ann; is ceist mhòr i, agus tha mi 'g a cur chum do mhaith. Cha-n 'eil ann ach dà shlighe—an t-slighe leathan a threòraicheas chum sgrios, an t-slighe *a dh' ifrinn;* agus an t-slighe ainleathan a threòraicheas chum beatha, an t-slighe *gu neamh.* Tha ùine 'g ad thoirt air adhart air aon de 'n da shlighe ud, agus is e am bàs crioch do thuruis. Nach mòr a' cheist mata—Co an aon de 'n dà shlighe a tha mi a' leantuinn? Co an aon dhiubh air am bheil mi a' gluasad?.

Theagamh gu'm bheil thu òg agus gun ach tòiseachadh air do thurus 's an t-saoghal. Gidheadh, faodaidh am bàs bhi dlù ort. Ann am priobadh na sùla, faodaidh alltapadh do ghearradh sios. Cha-n 'eil agad ach an uair a tha làthair; ann an tiotadh faodaidh tu bhi ann am fianuis do Dhé.

Beagan laithean roimh do 'n ni a chaidh 'aithris tachairt, thachair sgiorradh goirt air an aon rathad-iaruinn. Bha cuid de 'n luchd-turuis a' seinn an laoidh-fheasgair bhreagha le Kenn. Rainig iad an treas rann—

"Teagaisg dhomh bhi beò, chum 's gum bi
Mar leabaidh dhomh an sin an uaigh;
Teagaisg dhomh bàsachadh, chum 's gum bi
M'aiseirigh glòrmhor, air tighinn do 'n uair;"

agus cha do sguir iad 'n uair a bha cuid diubh 's an t-siorruidheachd.

A leughadair, nan robh thusa de 'n àireimh, c'àite am bitheadh tu a nis? An ann an glòir a bhitheadh tu, no ann an ifrinn shiorruidh?

Bithidh do chor air a shuidheachadh aig a' bhàs airson na bithbhuantachd. Tha teagasg Chriosd uile—a gheallaidhean, a bhagraidhean,—agus reusonachadh nan Abstol, 'g ar toirt gu chreidsinn, cia b'e cho mòr 's a tha an t-atharrachadh a ni am bàs, nach dean e atharrachadh air cor spioradail an duine. Mar a gheibhear e aig a' bhàs bithidh e troimh an t-siorruidheachd.

Ma 's e 'us, le suil air Criosd, gu bheil thu a' sealltuinn airson maitheanas peacaidh a mhàin troimh na rinn 'us na dh' fhuiling e—ma 's e 'us, air dhuit bhi gun fhìreantachd thu fhéin, gu bheil miann ort mar a bh' air an abstol bhi "air d' fhaotainn ann an Criosd, gun d' fhìreantachd fhéin a bhi agad," ach "an fhìreantachd a tha o Dhia trid creidimh" (Phil. iii. 9),—ma 's e 'us, air d' eiginеachadh le a ghràdh do d' anam, agus air do theagasg le a Spiorad, gu bheil thu ag iarraidh "bhi naomh mar a tha esan naomh" (1 Pead. i. 16); an sin, mar is mò a sheallas tu ri bunait do dhòchais airson na siorruidheachd is ann is sona agus is sàbhailte a gheibh thu thu féin. Ach ma 's fiosrach thu air gur ann air an t-slighe leathan a tha thu, gabh focal earail uam. "An diugh," mu'n cruadhaichear neach air bith agaibh troimh mhealltaireachd peacaidh,—"ma dh' éisdeas sibh r'a ghuth, na cruadhaichibh 'ur cridhe" (Eabh. iii. 13, 15). Tha Criosd fhéin 'g 'ur gairm d 'a ionnsuidh. Tha Iosa ag ràdh *ribhse*, "Is mise an t-slighe, an fhìrinn agus a' bheatha; cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa" (Eoin xiv. 6). "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus bithidh tu air do

thearnadh" (Gniomh. xvi. 31). "An neach a chreideas annsan cha sgriosar e, ach bithidh a' bheatha mhaireannach aige. Oir cha do chuir Dia a Mhac do 'n t-saoghal chum 'us gu'n dìteadh e an saoghal, ach chum 'us gu'm bitheadh an saoghal air a theàrnadh trid-san" (Eoin iii. 15, 17). Na cuir dàil 's a chùis so gus am bi "àm iomchuidh agad." "Na dean uaill a thaobh an là màireach, oir cha-n 'eil fhios agad ciod a dh' fhaodas là thoirt mu'n cuairt" (Gnath. xxvii. 1). Thug dàil sgrios air miltibh; agus "ciamar a theid *sibhse* as, ma ni sibh dimeas air slàinte cho mòr?" (Eabh. xi. 3).

Nam bitheadh tu air turus mu ghnothuch àraidh, cha bhitheadh tu toilichte nan rachadh innseadh dhuit, nach robh thu 's a charbad cheart, agus gur ann bha thu 'dol na 's fhaide as an t-slighe, an àite a bhi 'dol a dh' ionnsuidh an ionaid a bha uait. Is ann a bheireadh tu oidhirp air ball air do chur ceart. Agus carson nach deanadh tu sin mu d' anam? Carson, ma tha e soilleir gu bheil thu fo mhearachd mu do shlàinte shiorruidh,—carson a bhitheadh tu toilichte leis a' mhearachd a bheir sgrios air d' anam?

Bha sinn uair air turus cuide ri duine a thugadh gun fhios da gus an àite chlì. Cha robh carbadan gu ruith rìs an oidhche sin, agus b' éigin da bhi 's an àite gus an robh e 'dol air ball. Cha robh rathad eile ann da ach 'dol air a chois, agus bu draghail a choiseachd a bh' aige. Leìghis an duine ud an t-olc a bh' aige le beagan saothar. Ach, oh a leughadair! ma gheibh thusa, 'n uair a theirgeas do bheatha, gu'n robh thu am mearachd—nach d-ràinig thu air crioch do bhith—Ciod a ni thu? "Tha e air orduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair ach '*na dheigh so breitheanas*" (Eabh. ix. 27). Bàsachadh *aon uair*, agus 'n a dheigh so breitheanas. Ma bhàsaicheas sinn air an taobh chlì, cha ghabh e leigheas rìs; cha leòr saothair air bith chum sin. Is e am bàs crioch eachdraidh ar beatha, agus is e a sheulaicheas daoine airson a' bhreitheanais. Anns an t-seadh so, "An ti a ni eucoir, deanadh e eucoir a ghnàth, agus an ti a tha salach, bitheadh e salach a ghnàth; agus an ti tha 'na fhìrean, bitheadh e 'n a fhirean a ghnàth; agus an ti a tha naomh, bitheadh e naomh a ghnàth" (Tais. xxii. 11).

Fhir-thuruis chum na siorruidheachd! Stad car tiotadh—smuainich—rùnaich. *Stad*, am measg ghnothuichean na beatha so chum meadhrachadh air do staid shiorruidh. *Smuainich* air co thu, c'àite am bheil thu 'dol, agus ciamar bu chòir dhuit deanamh. *Rùnaich* cia b'e àite an teid thu, trid gràis gur ann air Dia bhitheas d' aghaidh—air neamh—air a' bheatha mhaireannaich—troimh Iosa Criosd. Tha misneachd ann *duitse* fhathast. Thubhairt am Fear-saoraidh: "An ti a thig do 'm ionnsuidhse, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 SOUTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MURRAY AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.